L. 56. h.

# LIST OF GAELIC BOOKS

## *And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

## MACLACHLAN & STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

63 & 64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

---

**A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.**

---

| | *s.* | *d.* |
|---|---|---|
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar, 12mo, *cloth,* | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto, *hf.-bound calf,* | 11 | 0 |
| ... Gaelic and English, separately, *cloth,* ... | 5 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth,* ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, *cloth,* ... | 10 | 6 |

---

| | | |
|---|---|---|
| Alleine's Alarm to the Unconverted, ... ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Pocket Book, *cloth,* 1s. *sewed,* | 0 | 6 |
| Almanac for 1875, in Gaelic, ... ... ... | 0 | 6 |
| An T-Oranaiche, by Sinclair (*in parts*), each, ... | 1 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed,* ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth,* ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed,* ... | 0 | 1 |
| Bible in Gaelic, 8vo, *strongly bound in calf,* ... | 7 | 6 |
| Blackie's (Prof.) Language and Literature of the Scottish Highlands, 8vo, *cloth,* ... ... | 6 | 0 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, *cloth,* ... ... | 4 | 0 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed,* | 0 | 3 |
| ... God's Way of Peace, ... ... ... | 1 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth,* | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed,* ... | 0 | 3 |
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth,* ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth,* | 1 | 6 |

---

*64 South Bridge, Edinburgh.*

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Grace Abounding, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress (*three parts*), *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Water of Life, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |
| ... Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... | 2 | 6 |
| Dairyman's Daughter, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Dàn an Deirg agus Tiomna Ghuill (Dargo and Gaul), with a new Translation, Notes, and Introduction, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 4 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, ... | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| English Poems, with Gaelic Translations, arranged on opposite pages, 12mo, *Part* 2, ... | 1 | 6 |
| Finlayson, (Rev. R.) Brief Sketch of the Life of, by Rev. J. Macpherson, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Forbes' (Rev. J.) Baptism and the Lord's Supper, | 0 | 4 |
| ... An Lochran: Dialogues regarding the Church, ... ... ... ... ... | 0 | 6 |
| ... Long Gheal: The White Ship; a Spiritual Poem, ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Gael (The), a Monthly Gaelic Magazine, bound in cloth for 1873, 74, 75, and 76, each, ... | 7 | 6 |
| The same in Numbers, Monthly, each, ... | 0 | 6 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d.; Second do., ... | 0 | 4 |
| Gaelic Spelling-Book, 18mo, *cloth*, ... ... | 0 | 6 |
| Gaelic Tracts, 50 different kinds, *sorted*, for ... | 2 | 6 |
| Gaelic Tracts, 8 sorts, ... ... 100 for | 1 | 0 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| Hall's (Newman) Come to Jesus, ... ... ... | 0 | 6 |
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed*, | 0 | 4 |

X

# CHRIST'S FAMOUS TITLES;

# BELIEVER'S GOLDEN CHAIN,

AND

# THE STRAIGHT WAY TO HEAVEN, &c.

By WILLIAM DYER,

MINISTER OF THE GOSPEL.

---

" Unto me who am less than the least of all saints, is the grace given, that I should preach among the Gentiles the unsearchable riches of Christ."—Eph. iii. 8.

---

EDINBURGH:

MACLACHLAN & STEWART.

MDCCCLXXV.

X

# AINMEANNAN CLIÙITEACH CHRIOSD;

## SLÀBHRAIDH ÒIR A' CHREIDICH,

AGUS

## AN T-SLIGHE CHUMHANN DO NÈAMH, &c.

LE UILLEAM DYER,

MINISTEAR AN T-SOISGEIL.

---

"Dhomhsa, a's lugha na'n tì a's lugha do na naomhaibh uile, thugadh an gràs so, saoibhreas do-rannsaichte Chriosd a shearmonachadh am measg nan Cinneach."—Eph. iii. 8.

---


LIBRARY

DUNÉIDEANN:

CLO-BHUAILTE LE MACLACHLAINN AGUS STIÙBHART.

MDCCCLXXV.

# DO 'N LEUGHADAIR CHRIOSDAIL.

---

A Leughadair Shuairc,

Is e mi-shonas mòr ar linne, gu'm beil a' chuid a's mò do dhaoine ni's saothraich' orra féin mu'n ni sin a'i lugha bhuineas dhaibh. Amhairc a steach do'n t-saogha. a measg bhochd agus bheartach, àrd agus iosal, òg agus sean; agus faic gu'm beil e soilleir leis an iomlan do chrìoch an caithe-beatha, gu'm beil iad a'suidheachadh an aignidhean air ni-eigin eile ni's mò no air Criosd agus air slàinte? Mar sin biodh aca ni-eigin do'n talamh 'nan làmhaibh, 's cha n-eil sùim aca air son ni sam bith do nèamh 'nan cridheachaibh, ged nach urrainn òr an cridheachan a lionadh, ni's mò na lionas feur an sporain. Tha chuid a's mò do dhaoine coltach ris a' mhnaoi amaidich sin, an uair a bha a taigh r'a theine aig an robh a h-aire cho mòr air sàbhaladh a maoin, 's gu'n d' fhàg i a leanabh ga chnàmh anns an lasair: fa dheireadh air dh'i cùimhneachadh air, dh' eigh i mach,—"O, mo leanabh, mo leanabh!" O! cia lionmhor iadsan a tha tuiteam a chum sgrios, a mhàin air son beagain beartais! Tha mòran ann a tha truagh a thaobh nithe saoghalta, a tha gu siorruidh sona: agus tha mòran ann a tha sona thaobh nithe saoghalta, a bhitheas gu siorruidh truagh. O! tha mòran diomhanais anns na h-uile òirdheirceas saoghalta; tha 'n talamh mòr 'n-ar dòchas-ne, ach beag 'n-ar làmhaibh, cha n-urrainn e tuigse dhaoine a shàsachadh, nach mòr is lugha is urrainn e anmannan dhaoine a shàsachadh.

A chlann ghràdhach, a réir nan talannan a fhuair mi, rinn mi dìchioll air an t-saibhreas, an ionmhuinneachd, an luachmhorachd, agus na nithe òirdheirc a ta ann an Criosd a chur an céill; a chum an cridhe a tharruinn as a dheigh-san, agus a bhi tinn le gràdh air a shon-san: O! is tobar beatha, soluis, gràidh, gràis, glòire, comhfhurtachd, aoibhneis, agus mathais Iosa Criosd, a ta ghnà làn agus a' lionadh, seadh, a' cur thairis. Bha Pòl cho mor air a lionadh le Criosd is gu'n robh e gach àm 'na smuaintibh, a ghnà dlù d'a chridhe, agus air a theangaidh: Tha e ga ainmeachadh sea-deug na seachd-deug do dh'uairean ann an aon chaibidil. (1 Cor. i.) O! gu'm bitheadh ar cridheachan agus ar smuaintean mar so cho iomairteach mu Chriosd, agus air an toirt suas do Criosd, agus do na h-ionmhasaibh gliocais agus eòlais a ta annsan. Cha n-e uaill dhaimhain an ùghdair o'n leth a muigh is crìoch do'n obair so, ach an leughadair a theagasg; ged' bhiodh an t-ùghdar suarach gidheadh tha na briathran sòlasach. Tha dòchas agam nach dean neach sam bith a leithid do choinnil a shéideadh as air thalamh; agus gu'm faod iad féin le a solus an t-slighe gu nèamh fhaicinn. Na'm biodh Dia air toirt tuilleadh dheth féin a steach dhomh-sa, bu chuidhe dhomh tuilleadh a thoirt a mach dhutsa; ach cha n-eil Dia ag iarraidh an nì sin nach eil e toirt seachad. Ma dh'fhaodas gloir a bhi aig Dia, agus eôlas aig an eaglais leis na h-oibribh so agamsa, bithidh a' chrìoch mu'n do shaoithrich mi air a toirt gu buil. A nise gu'n tarruinn an deagh Tighearna do chridhe ni's mò agus ni's mò ann an gràdh air Criosd, neach a tha gu léir ionmhuinn, chum ann an ùine ghearr gu'm faod thu sonas neo-chrìochnach a mhealtainn na uchd-san:—Is e so an ùrnuigh a bitheas air do shon leis-an, is e, do shéirbhiseach ann an Crìosd,

Baile Lunnainn, Bliadhna, 1665. } UILLEAM DYER.

# AN CLAR-INNSEADH.

# AINMEANNAN CLIUITEACH CHRIOSD.

---

## MIANN NAN UILE CHINNEACH.

"*Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

A MACH ás an Leòghan de threubh Iudaih, tha mil a' teachd is fearr agus is millse, na á leòghan Shamsoin; 'se sin a' mhil a's millse a tha sinn a deothal á sgeap Chriosd: oir cha n-eil gnùis neach air bith cho sgiamhach ann an sùilean naoimh, ri gnùis Chriosd: agus cha n-eil guth neach air bith cho taitneach ann an cluasan naoimh, ri guth Chriosd. O Chriosdaidh! tha 'n Dia d'am beil thu deanamh seirbhis cho oirdheirc, is nach urrainn math sam bith a bhi air a chur ris; agus cho neo-chrìochnach, is nach urrainn math sam bith a bhi air a lùghdachadh annsan. Tha e deanamh muinntir sona, agus cha n-eil e féin na's neo-sona; le sin a dheanamh, nochdaidh e tròcair do'n iomlan, agus fathasd tha e mairsinn làn de thròcair. O thigibh! ithibh agus olaibh gu pailt! O mhuinntir ionmhuinn, cha n-eil eagal do neo-mheasarrachd an so, ge'd a tha braon de Chriosd milis, gidheadh mar is doimhne is ann is millse.

Am fion a tha Criosd a' tarrainn, is e fion a's fearr a dh'òlas Criosdaidh: tha leabhar Dhàn Sholaimh gu h-iomlan a' dearsadh le nithibh cliùiteach Iosa Criosd: is e sùim teagaisg an leabhair

so, foillseachadh mu'n chommun comonachaidh de ghràdh agus de thairisneachd a th' eadar Chriosd agus eaglais: ciod am furan spioradail a ta air a thoirt air gach taobh, maille ris an toileachas mhilis a th' aca ann am maise aon a chéile; an so faodaidh sibh Criosd fhaicinn a' toirt geallannan milis dh'i, ga sgeudachadh le iomadh nithe oirdheirc, a comhpairteachadh a ghràidh, agus a' cliùthachadh nan gràsan aice-se; an so faodaidh sibh mar an ceudna an eaglais fhaicinn eadhon air a h-éigneachadh le smuainteachadh agus beachdachadh mu ghràdh agus maise Criosd; tha mhaise a' glacadh, tha a ghràdh aoibhneach, tha a ghuth taitneach, tha a mhathas a' tarrainn, tha a nithe foillsichte-san a' tàladh; 's esan am Mac gràdhach, agus Mac a ghràidh; cha ni air bith e ach gràdh dhaibhsan a tha 'nan luchd-gràidh aige-san.

Ach cha'n fhurain mi sibh na's faide le sprùileach aig an dorus, ach ar giùlan chum a' chaibidil ás am beil mo cheann-teagaisg air a thoirt, agus mar sin ar treòrachadh chum na ciste far am beil an seud 'na laidhe.

A Bhràithrean agus a mhuinntir ionmhuinn, tha sgeula glòrmhor agaibh mu Chriosd anns a' chaibidil so, agus sin o'n *deicheamh* rann gu ruig an *se-amh rann deug* far am beil a chéile a' cur an céill an saibhreas, an onoir, an t-òirdheirceas, a' mhaise, a' mhòralachd, a' ghlòir, luachmhorachd, agus ionmhuinneachd Iosa Criosd. "Tha e geal agus dearg, sònraichte am measg dheich mìle. Tha a cheann mar an t-òr a's gloine, a chiabhan bachlăgach, dubh mar am fitheach. Tha a shùilean mar shùilean chalamain làimh ri sruthaibh uisgeachan, a nigheas iad féin ann am bainne, air an suidheach-

adh gu ceart. Tha a ghruaidhean mar leabaidh spìosraidh, mar bhlathaibh cùbhraidh: a bhilean mar lilidhibh, a' sileadh mirr ruithtich. Tha a làmhan mar fhainnibh oir suidhichte le berilibh; a chom mar fhiacail *elephaint* liobhta, air a cur thairis le saphiribh. Tha a chasan mar phuist marmoir, suidhichte air bonnaibh de'n òr a's gloine, 'eugas mar Lebanon, barraichte mar na seudair." Agus mar so tha i cumail a mach fear a gràidh, agus fadheireadh a trusadh suas na h-uile leis an labhairt oirdheirc so, " Tha e gu léir ionmhuinn."

Is ciste naomh' an ceann-teagaisg so, a tha filleadh a steach ann,

*Anns a' cheud àite,* An seud Criosd, anns an fhacal so, " E."

*Anns an dara h-àite,* Luach an t-Seud, " Gu léir ionmhuinn."

An tabhairt fainear an teagaisg, is e so, Gu'm beil Iosa Criosd neo-chrìochnach agus ro-ghràdhach. 'S e-san an cuspair ro iongantach agus taitneach. Tha fior ainm Iosa mar ola luachmhoir air a taomadh a mach. Tha e air a ràdh, gu'n robh litrichean ainme-san air am faotainn gearrta air cridhe Ignatiuis. Tha Iosa Criosd ann an cridhe gach creideich, agus cha n-urrainn ni sam bith deanamh na's fearr an sin; oir " tha e gu léir ionmhuinn." Gu'm beil Iosa Criosd mar so thar tomhas gràdhach, bithidh e air fhoillseachadh ann an ceithir dòighean.

*Anns a' cheud àite,* Le ainmeannan.

*Anns an dara h-àite.* Le sàmhlachan.

*Anns an treas àite,* Le cosamhlachan.

*Anns a' ceathramh àite,* Le làn dearbhaidhean.

Labhraidh mi a mhàin mu'n cheud aon dhiù sin,

Tha seachd ainmeannan cliùiteach agus ionmhuinn aig ar Tighearn Iosa, a tha 'nan uirread de sheudan a' chrùin.

*Anns a' cheud àite*, Miann nan uile Chinneach. Hagai ii. 7.

*Anns an dara h-àite,* Rìgh nan rìgh. Tais. xix. 16.

*Anns an treas àite*, An Dia Cumhachdach. Isaiah ix. 6.

*Anns a' cheathramh àite*, An t-Athair Siorruidh. Isaiah ix. 6.

*Anns a' chùigeamh àite*, Prionnsa na Sìthe. Isaiah ix. 6.

*Anns an t-seathamh àite,* An Taghta Luachmhor. 1 Phead. ii. 6.

*Anns an seachdamh àite*, Iongantach. Isaiah ix. 6.

Toisicheamaid leis a' cheud aon de na h-ainmeannan cliùiteach sin, se sin ri ràdh. "Miann nan uile Chinneach."

Tha 'n t-ainm so agaibh anns an dara caibidil de Hagai agus an seachdamh rann: "Agus thig Miann nan uile chinneach." Ach their sibhse, Cia mar is e Criosd miann nan uile chinneach? Nach eil na h-uile chinneach ga fhuathachadh, agus ag radh, Cha n-àill leinne an duine so bhi riaghladh tharainn? "C' arson a dh' éirich rìghrean na talmhuinn, agus a ghabh na h-uachdarain comhairle le chéile, an aghaidh an Tignearna, agus an aghaidh Aoin ungta san," (Sàlm ii. 2.) Tha rìghrean na talmhuinn fo gheilt, air eagal gu'n cuireadh uachdaranachd Chriosd iadsan o bhi 'nan rìghrean, tha na h-uachdarain eudmhor, air eagal gu'n dean e iadsan a chur sios o'n ionadaibh arda; tha eadhon luchd an athleasachaidh, a chuir na h-uile ni an cunnart gu

chuir suas, eudmhor air eagal gu'n dean e ionnsaidh a thoirt air an cumhachd agus an sochairean-san: tha eagal air rìghrean roimhe, agus cha n-eil iad a' smuainteachadh a bhi annta féin ach leth rìghrean, far an dean Criosd a chumhachd agus òrdugh a chur air chois: tha luchd-lagha fo gheilt roimhe, air eagal gu'n tugadh e air falbh am buannachd, agus gu'n deanadh reachdan Chriosd éirigh os-ceann reachdan na tìre: tha 'n sluagh fo gheilt roimhe air eagal gu'n deanadh e iadsan a chomh-éigneachadh gu ùmhlachd do'n lagh agus do'n dòigh a tha 'n anmaibh a' fuathachadh. O, cia cho fhada sa rinn an saoghal ceannairc an aghaidh Iosa Criosd, agus uachdaranachd-san!

Ach innsibh dhomhsa, An do bhuannaich an sluagh ni air bith le bhi 'cur an aghaidh Chriosd, a shoisgeul agus uachdaranachd; le shéirbhisich fhuathachadh, agus le bhi deanamh tarcuis air a shligheachan naomha? nam beil e toirt air a chrùn fuireach na's daingnichte air cinn nan rìgh? Fàgaidh mi sibhse gu breth a thoirt air a' so.

Ach, a mhuinntir ionmhuin, air son so uile, is e Iosa Criosd "Miann nan uile chinneach."

Agus sin feuchaidh mi dhuibh ann an cùig nithe sònraichte.

Ged nach eil Iosa Criosd air iarraidh ann an gnìomh leis na h-uile cinneach, gidheadh tha e air ainmeachadh gu ceart, "Miann nan uile chinneach."

*Air tùs*, Do bhrì gu'm beil e ro ion-mhiannaichte ann féin, agus tha na h-uile ni a ta ion-mhiannaicht annsan.

Tha mais' ann an Criosd, tha fialachd ann an Criosd, tha saibhreas agus urram ann an Criosd Gnà. viii 18.

Is e Iosa Criosd an t-ionmhas air fhalach anns an t-soisgeul, an nèamhnaid ro luachmhor: 's esan a' ghrian ann an speuran an sgriobtuir, ni is e beatha mhaireannach eòlas fhaotainn air: Is tobar e làn de dh'uisge na beatha, sgeap de mhillseachd, stòr de shaibhreas, abhainn de shòlasaibh, anns am faod sibh ar n-anmaibh ionnlad tre uile bhith-bhuantachd.

O! is lànachd agus is millseachd esan. "An neach a's sònraichte am measg dheich mile,"—"Is luachmhoire e na seudan, agus cha n-eil gach ni a's urrainn thu mhiannachadh r'an coimhmeas risan," (Dan. v. 10. Gna. iii. 15.)

Mo thruaidhe! ciod iad uile chrùintean agus rìoghachdan an t-saoghail, uile righ-chathraichean agus slatan-suaicheantais rìghrean ri Criosd! tha mi 'g radh, ciod e ionmhasan na h-airde n-ear, òr na h-airde 'n iar, spiosraidh na h-airde deas, agus neamhnaidean na h-airde tuath làimh ris-an? Cha n-eil iad sin, na ni air bith a bhreithnicheas tu, ri bhi air an coimhmeas ris an t-Slànaighear bheannaichte! A mhuinntir ionmhuinn, tha nithe glòrmhor agus nithe ro-ordheirc Chriosd dol thar na h-uile ni eile. Mar tha na h-uile uisgeachan a' coinneachadh sa'n fhairge, agus mar tha na h-uile solus a' coinneachadh sa' ghréin; mar sin tha na h-uile iomlanachd agus nithe ro-oirdheirc nan uile naomh agus aingeal a' coinneachadh ann an Criosd. Ni h-eadh, mo chàirdean cha n-e 'mhàin gu'm beil naomhachd nan aingeal aig Criosd, ionmhuinneachd nan naomh, agus ionmhas nèimh, ach iomlanachd na Diadhachd, tha saibhreas na Diadhachd annsan, "Oir b'e deagh thoil an Athar, gu'n còmhnaicheadh gach uile iomlanachd annsan," (Colos. i. 19.) iomlanachd de ghràs, iomlanachd de dh' eòlas, iom-

lanachd de ghràdh, iomlanachd de glòir. Tha e ionmhuinn do'n Athair ionmhuinn do na h-ainglean, ionmhuinn do na naoimh, ionmhuinn do'n anam. Agus uime sin is math a dh' fhaodas e bhi air ainmeachadh na "Mhiann nan uile chinneach," oir tha na h-uile nithe ion-mhiannaicht' annsan.

*Anns an dara h-àite.* Tha Iosa Criosd air a ghairm na "Mhiann nan uile Chinneach, a chionn gu'm beil a mhiann-san an deigh nan uile chinneach, ged nach eil feum air bith aige orrasan ; tha mìltean de dh' ainglean aige fa chomhair, agus deich mìle a' frithealadh dhasan gach latha: gidheadh tha e giùlan a leithid sin de ghràdh neo-chrìochnach do chlann daoine anns nach eil ionmhuinneachd san bith, ionnas gu'm beil e féin a' gràdh, "Tha mo thlachd maille ri cloinn nan daoine." (Gnà. viii. 31.) Gu'm beil miann laidir aig ar Tighearna Iosa an deigh nan cinneach, bithidh e air fhoillseachadh le trì nithibh.

1. Leis na rinn e mu'n tainig e chum an t-saoghail.

2. Leis na rinn e 'nuair a bha e anns an t-saoghal.

3. Leis na tha e deanamh a nis' an uair a tha e mach ás an t-saoghal.

*Air tùs,* Bha miann mhòr aig ar Tighearn Iosa an deigh nan cinneach bochda mu'n tàinig e chum an t-saoghail, air neo cha n-fhàgadh e chrùn riamh, a chùirt rìoghail, uchd Athar; a chulaidhean glòrmhor, gu tighinn a chum an t-saoghail so gu smugaidean a bhi air an tilgeil air le daoine, agus gu bhi air a mhort le daoine ; ni-headh, cha n-e mhàin gu'n d'rinneadh e na aobhar gàire do dhaoine, ach

'na bhall-amhairc do dh' ainglean. A nis, a mhuinntir ionmhuinn, nach eil sibh a' smuainteachadh gu'n robh miann mòr aig Iosa Criosd an deigh math nan cinneach, gu'm fàgadh e a ghlòir uile, agus a mhòralachd, agus inbhe, agus a shaibhreas, gu tighinn a chum an t-saoghail so, gu bhi bochd, gu bhi acrach, gu bhi air a bhuaireadh, gu bhi air a bhrath, gu bhi air a reic?

Ach faodaidh e bhith gu'n abair sibh, gur beag a smuaintich Criosd gu'n doirteadh muinntir a dhùthcha féin fhuil, agus gu'n deanadh aon de a theaghlach féin a bhrath.

C'uime, a mhuinntir ionmhuinn, am beil sibh a smuainteachadh nach robh fios aig air? seadh, bha fhios aige mu'n tàinig e dh'ionnsaidh an t-saoghail mar a bhitheadh e air a ghnàthachadh anns an t-saoghal, gu'n deanadh na h-Iudhaich a cheusadh, agus gu'm brathadh Iudas e. Eoin vi. 64.

" B'aithne dha o thùs cò iad nach robh a' creidsinn, agus cò an tì a bhrathadh e." B'aithne do Chriosd mu'n tàinig e o' nèamh, ciod an gnàthachadh mi-shuairc' a gheibheadh e air talamh. A nis' a mhuinntir ionmhuinn, cuiribh so uile cuideachd, agus innsibh dhomhsa, nach robh iarrtas mòr aig Criosd n'ar deigh-ne, mu'n tàinig e da'r n-ionnsaidh, gu'n cuireadh e dheth a chrùn féin chum sinne chrùnadh; agus a chulaidhean a chuir dheth, chum na luideagan againne a chuir air; agus teachd a mach á nèamh, chum sinne a chumail a mach á ifrinn? Thraisg e dà fhichead latha, chum gu'm beathaicheadh e sinne tre uile bhith-bhuantachd! Thainig e o nèamh chum na talmhuinn, chum gu'n togadh e sinne bho 'n talamh gu nèamh.

Rinneadh Mac Dhé na Mhac do dhuine ; chum 's gu'm faodadh sinne, mic dhaoine a bhi air ar deanamh n-ar mic do Dhia, agus so uile rinn e chum na cinnich a shàbhaladh.

*'S an dara h-àite*, Bha miann ciocrach aig an deigh nan cinneach an uair a bha e anns an t-saoghal.

O! Dhùirigeadh Criosd na cinnich a shàbhaladh, agus an leigheas, agus an soillseachadh : air an aobhar sin tha e cuir abstolaibh uaidhe, (Mata xxviii. 19,) agus ag iarraidh orra, "Imichibse agus deanaibh deisciobuil de gach uile chinneach :" bha 'n sluagh 'na shùilibh, agus air a' chridhe ; agus mar sin am, (Mata xxii.) Tha Criosd a' cur a mach a shéirbheisich aon uair, dà uair, trì uairean, mar nach b'àill leis diùltadh a ghabhail, ach cha b'àill leosan teachd. Ni h-eadh, a mhuinntir ionmhuinn, cha'n e mhàin gu'n do chuir ar Tighearn Iosa Criosd dream eile chum anmaibh bochda, ga'n iarraidh, a ghuidhe orra gu dùrachdach iad a theachd a' staigh, iad a dheanamh aithreachais, iad a chreidsinn 'nan Slànaighear, chum's gu'm bitheadh an anamaibh air an sàbhaladh : ach chaidh e féin agus dh'iarr e orra : ni h-eadh, cha n-e sin uile, mhuinntir ionmhuinn, ghlaodh e riu, agus thubhairt e. " Ma tha tart air neach sam bith, thigeadh e m'ionnsaidhse agus òladh e." Eoin vii. 37.

O ! cia cho dùrachdach sa bha Iosa Criosd ri anmaibh bochda chum tighinn ga ionnsaidh-san. " Thigibh am' ionnsaidhse sibhse uile a ta ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." (Mata xi. 28.) Mar sin, " Gabh a mach gus na rathaidibh mòra agus na garachaibh, agus coimh-eignich iad gu teachd a steach, chum's gu'm bi mo thaigh air a lionadh."

Am beil sibh a' faicinn so, a Chriosdaidhean, na miannaibh laidir a bh' aig Criosd a deigh nan cinneach, agus anmaibh dhaoine, chum's gun deanadh e iad gu siorruidh sona 'nuair a bha e san t-saoghal; agus tha 'm miann ceudna aige fathast. Cia minig a b'àill le Iosa Criosd na h-Iudhaich a shlànachadh, an cinneach bochd sin, mar a tha e féin a' labhairt "Cia minig a b'àill leam do chlann a chruinneachadh r'a chéile mar a chruinnicheas cearc a h-eoin fo sgiathaibh, agus cha b'àill leibh!" (Mata xxiii. 37.) Ni h eadh, an uair a rinn e so uile, cha n-eil e ga'n tréigsinn, ach a' gul os an ceann, bha shùilean fliuch, a chionn gu'n robh an sùilean-san tioram. Mar sin tha so soilleir o'n a rinn Criosd an uair a bha e 'san t-saoghal gun do mhiannaich e gu mòr slànachadh agus iompachadh nan cinneach.

*Anns a' cheud àite*, Ann a ghiùlan leo.

*Anns an dara h-àite*, Ann a thairgse dhaibh.

*Anns an treas àite*, Tha miann mòr aige an deigh nan cinneach, a' nise tha e mach ás an t-saoghal, ged' a tha e air dol do nèamh, agus air dol a steach do ghlòir, agus an sin 'na shuidhe aig deas làmh an Athar; fathast, tha mi 'g ràdh, tha gheall air anmaibh bochda cho mòr sa bha e riamh. Bithidh so air fhoillseachadh le dà ni:

*Air tùs*, 'Na ghiùlan leo agus fhad-fhulangas.

O! cia cho fhada sa ghiùlain Criosd leis na cinnich pheacach, agus fathast tha e giùlan leo do ghnà, ged' a bhrist iad a reachdan, agus a rinn iad dìmeas air a shoisgeul, agus a rinn iad tàir air òrduighean, agus a dhoirt iad fuil a naomhaibh, a chuir iad doilghios air a Spiorad, agus a mhi ghnàthaich iad a thròcairean: so agus tuilleadh mòr rinn iad, agus

fathast chaomhain e iad, a chum gu'n nochdadh e deagh-ghean dhaibh, "Agus air an aobhar so feithīdh an Tighearn, chum gu'n nochd e deagh-ghean duibh; agus air an aobhar so ardaichear e, chum gu'n nochd e tròcair dhuibh." Isaiah xxx. 18.

A nis', a mhuinntir ionmhuinn, am beil sibh a smaointeachadh gu'n gabhadh Iosa Criosd na h-uile ni dhiù so de làmhan nan cinneach, mar be gu'm beil esan neo-thoileach an sgrios agus ro thoileach chum an sàbhaladh.

*'S an dara h-àite,* Tha ghràdh air fhoillseachadh, cha n-e mhàin le a ghiulan leo, ach le thairgse féin daibh:

O mhuinntir ionmhuinn, cia mar tha Dia a seasamh latha an deigh latha, mìos an deigh mìos, agus bliadhna an deigh bliadhna; ga thàirgse féin daibh, a Mhac, a thròcair, a ghràs, agus a ghlòir, do dh'anmaibh bochda?

Tha mòran aig am beil ùine an aithreachais, aig nach eil gràs an aithreachais.

A nise, mo bhràithrean, leis na nithith sin faodaidh sibh fhaicinn gu'm beil miann mòr aig Iosa Criosd an deigh nan cinneach.

*'S an treas àite,* Tha Iosa Criosd air ainmeachadh na "mhiann nan uile chinneach," do bhrì gur esan a mhàin as urrainn neach air bith, teaghlach, na cinneach, fhàgail fior ion-mhiannaichte.

Och a mhuinntir ionmhuinn, ciod an t-aobhar mu'm beil Tighearna nan sluagh a raoghnachadh a phobuill féin roimh chlann nan daoine uile? Tha 'n Tighearna a' raoghnachadh fhuigheal beag féin roimh 'n t-saoghal uile. "Bithidh sibh dhomhsa 'nur' n-ionmhas sònraichte so ceann nan uile

shluagh," (Ecod. xix. 5.) "Is fearr am fìrean na 'choimhearsnach." (Gnà. xii. 26.) Ge'd bhodh a choimhearsnach 'na phrionnsa, 'na rìgh, 'na iompaire, na 'na phàpa, gidheadh, ma bhios *esan* na's fìreanta, tha *e* na's fearr na esan; cha n-eil iad ach suarach air am breith. 'S iad creidich na fiùbhaidhean sin, air nach b'airidh an saoghal. (Eabh. xi. 38.) "Is ginealach taghta sibhse, sagartachd rìoghail, cinneach naomha, sluagh sònraichte." (1 Phead. ii. 9.) Chan e mhàin gu'm beil creidich 'nan Criosdaidhean dìcheallach, ach 'nan Chriosdaidhean òirdheirc.

A nise, ciod e'n t-aobhar, a mhuinntir ionmhuinn, gu'm beil na naoimh mar so òirdheirc os-ceann na h-uile seòrs' eile? An ann air son am breith, an oilein, na'm fòghluim, na'n saibhreas, na'm mòralachd, na'n urram? Cha n-ann, cha n-ann, cha n-ann air son aon dhiù sin: ach na'm b'àill leibh fios an aobhair fhaotainn, is e so, do bhrì gu'm beil Criosd air a dhealbh annta, agus pòsda riu; tha 'n t-ainm nuadh aca, an nàdur nuadh, an cridhe nuadh, an spiorad nuadh. O, is e so an t-aobhar, na'm bitheadh ni sam bith a bharr air Criosd a dheanadh cinneach air bith, na teaghlach, na pearsa fior ion-mhiannaichte, b'éigin gu'm be'n dara cuid breith, na mòralachd, na fòghlum, beartas, na maise, na gliocas, na neart, a nise cha dean iad sin uile neach air bith ion-mhiannaichte, oir n'an deanadh, an sin b'iad an dream sin a tha 'nan suidhe, air na cathraichean rìoghail daoine bu ro ion-mhiannaichte a bhiodh fo nèamh, a chionn gu'm beil am barrachd aca dhiù sin. Ach air son so faicibh Daniel iv. 17. "Agus a' cur suas os an ceann an tì a's suaraiche do dhaoine." (Tais. xviii. 15.) "Na h-uisgeachan a chunnaic thu, far am beil an strìopach 'na suidhe, is slòigh, agus coimhthionail, agus cinnich

agus teangannan iad ;" ionnas mar sin nach urrainn aon dhiù sin a dheanamh, ach Criosd a mhàin. (Tais. v. 10.) " Agus gu'n d'rinn thu rìghrean dhinn agus sagartan d'ar Dia agus rìoghaichidh sinn air an talamh."

O! rinn Criosd gach creideach 'na rìgh, is e *maise Chriosd* a ni sinne sgiamhach; is e *shaibhreas-san* a ni sinne saibhir; is e *fhìreantachd-san* a ni sinne fìreanta ; is *esan* a mhàin a ni sinne fior urramach agus ion-mhiannaichte. Is math a dh' fhaodas Criosd a bhi air a ghairm na " *Mhiann nan uile Chinneach ;*" is esan a's urrainn cinneach a dheanamh ion-mhiannaichte.

*Anns a' cheathramh àite.* Tha Iosa Criosd air a ghairm " Na Mhiann nan uile Cinneach," a chionn gu'm beil na h-uile cinneach feumach air-san : Ni h-eadh, cha n-e mhàin na h-uile cinneach, ach na h-uile pearsa, sean agus òg, bochd agus beartach, ard agus iosal. An tì leis an àill a bhi air a shàbhaladh, is éigin dha Slànaighear a bhi aige gu shàbhaladh, air neo cha n-urrainn e gu bràth a bhi air a shàbhaladh. Tha 'n t-Abstol a'g ràdh, " Cha n-eil slàinte ann an neach air bith eile : oir cha n-eil ainm air bith eile fo nèamh air a thoirt am measg dhaoine, tre'm fàod sinn a bhi air ar slànachadh." (Gnìomh. iv 12.) Agus tha Criosd ag radh. " Is mise an t-slighe, agus an fhìrinn, agus a' bheatha ; cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa :" (Eoin. xiv. 6.) Mar sin ionnas nach e mhàin na h-uile cinneach, ach tha na h-uile pearsa feumach air-san.

Faodaidh sibh dol do nèamh a's eugmhais slàinte, a's eugmhais beartais a's eugmhais urraim, a's eugmhais toilinntinn, a's eugmhais càirdean, a's eugmhais

fòghluim: ach cha' n-urrainn sibh dol do nèamh gu bràth a's eugmhais Chriosd.

Ciod a ni sibh, ma thoisicheas sibh air faighinn a' bhàis gu nàdurra, mu'n tòisich sibh air tighinn beò gu spioradail?

Ma bhitheas pàilliunn nàduir air a thoirt a nuas, mu'm bi teampull Dhé air a thogail suas: ma bhitheas bhur pàrras air a' chur fàs mu'n téid craobh na beatha a shuidheachadh ann; ma bheir sibh suas an deò, mu'n tòsich sibh air fhaotainn an Spioraid Naoimhe; ma bhitheas grian bhur beatha air dol fodha an taobh a staigh dhibh, mu'n dealraich *Grian na Fìreantachd* òirbh: ma bhitheas an corp deas gu bhi air a philleadh chum na talmhuinn, mu'm bi 'n t-anam réidh gu bhi air a thoirt do nèamh: mar eil àit' aig an ath-bhreith annaibh, bithidh cumhachd aig an dara bàs thairis oirbh.

Ged nach eil feum aig na cinnich air ni air bith na's mò na *Criosd*, cha n-eil iad a' cur suarach ni air bith *na's mò* na Criosd. Innsibh dhomh cia mar a thig sibh beò an uair a bhàsaicheas sibh, a tha marbh am feadh a tha sibh beò?

O, mhuinntir ionmhuinn, nach brònach an ni gu'n cuireadh na cinnich an aghaidh Chriosd, a shoisgeul agus uachdaranachd mar tha iad a' deanamh?

Gu deimhin, na'm faodadh daoine, a bhi na'm breitheamhnan dhaibh féin an sin cha robh nàimhdean idir aig Criosd, sinn a chàirdean uile. Na'm faodadh na h-Iudhaich mar sin a bhi nam breitheamhnan dhaibh féin, cha b'e Mac Dhé a cheus iadsan idir, ach nàmhaid do Chesar. Cha b'e Pòl an naomh air an d'rinn iadsan geur-leanmhuinn idir, ach neach a fhuair iad 'na phlàigh: their cuid de dhaoine a nise, nach eil iadsan a' deanamh geur-

leanmhuinn air naoimh Dhé, ach daoine cuthaich ceannairceach: ach bheir Dia ann an ùine ghearr brat-falaich na cealgaireachd bharr an aghaidhean.

O! deanaibh bròn air an sonsan, nach urrainn bròn a dheanamh air an son féin,

Agus mar so tha sibh a' faicinn gu'm beil na h-uile cinneach feumach air Criosd, neach is e miann nan uile Cinneach.

*Anns a' chùigeamh àite.* Tha ar Tighearn Iosa air a ghairm na "*Mhiann nan uile Chinneach,*" do bhrì 'nuair a chuireas se e-féin suas ann an neach air bith mar am miann an sin ruithidh iad ás a dheigh, agus cha mheas iad ni sam bith tuilleadh a's luachmhor air a shonsan: mar sin bha eaglais Dhé, "Tha miann ar n-anma air t'ainm; le m' anam mhiannaich mi thu 's an òidhche; seadh, le mo spiorad an taobh a staigh dh'iarr mi thu sa' mhadainn." Isaiah. xxvi. 8, 9.

O! 'nuair a chuireas "*Miann nan uile Chinneach*" e féin suas aon uair anns an anam, an sin tha e air a dheanamh na mhiann do'n anam.

An uair a tha e mar so air a dheanamh féin gràdhach do'n anmaibh, cha mheas iad ni sam bith tuilleadh a's luachmhor air a shonsan, bithidh na h-uile ni aig aithne; an òr, an airgead, an neart, an anmaibh. "Cha do ghràdhaich, iad an anama féin gu bàs." (Tais. xii. 11.) Ionnas mar sin, a mhuinntir ionmhuinn, bitheadh daoine na'n nàimhdean do dh' Iosa Criosd, gidheadh cho luath sa chuireas se e féin suas 'nan cridheachan, gràdhaichidh iad e, aidichidh iad e, ni iad séirbheis dha, agus fuiligidh iad air a shon.

A nise a chàirdean, cuiribh iad sin uile cuid-

eachd, agus lan dearbhaidh e Criosd a bhi 'na "*mhiann nan uile Cinneach*."

Cha dean mi ach feum goirid dheth, agus mar sin ni mi comh-dhunadh. Am beil a' chùis mar sin, gur e ar Tighearn Iosa Criosd, "*Miann nan uile Chinneach*," agus gu'm beil na h-uile ni ion-mhiannaichte annsan! O an sin! leigibh leam iarraidh oirbh, O leigibh leam a ghuidhe oirbh! air sgàth an Tighearn, agus air sgàth bhur n-anmaibh, deanaibh Iosa Criosd na mhiann do'r n-anmaibh.

'S esan *miann nan uile chinneach*, agus nach e bhios na mhiann do bhur n-anmaibh-sa? cò ghràdhaicheas sibh, mar e *Rìgh* nan naomh? cò air son a bhios fadal oirbh, mar ann air son *Miann nan uile Chinneach?* cò is àill leibh a mheas luachmhor mar e *Prionnsa na Sìthe?* 'S-e-san *Mac Dhé*, an dara pearsa anns an Trionaid ghlòrmhoir, fa chomhair tha ainglean agus ard-ainglean, agus uile fheachd nèamh a' cromadh sìos. 'S e-san glòir nan nithe glòrmhor, crùn nan crùn, nèamh nan nèamh; tha e 'na sholus ann an dòrchadas, 'na aoibhneas ann an dubhachas, 'na bheartas ann am bochdainn, 'na bheatha ann am bàs: is esan a's urrainn bhur n-uile amharsan a chur air falbh, bhur deanadh tearainte ann an cunnart, bhur n-anmaibh a shàbhaladh, agus bhur toirt gu glòir, far am beil na h-uile sòlasan air am mealtainn. O air an aobhar sin, leigibh le uile ghlòir bhur glòire 'bhi chum gach uile ghlòir, agus sibh féin a thoirt dhàsan.

# RÌGH NAN RÌGH.

" *Tha e gu léir ionmhuinn*"—Dàn. v. 16.

AN TEAGASG.—*Gu'm bheil* IOSA CRIOSD *neo-chrìochnach agus ro ghràdhach.*

THA mi nis' a dol air m'aghaidh chum an dara ainm, a th' air a thoirt do'n Tighearn Iosa Criosd, agus se sin, *Rìgh nan rìgh.* Mhiannaich Augustine gu'm faiceadh e trì nithe mu'n d'fhuair e bàs, *A' cheud ni,* An Ròimh 'na glòir agus 'na fior-ghlaine. *An dara ni,* Pòl a' searmonachadh anns a' chrannaig, *An treas ni,* Criosd anns an fheòil air thalamh. —Ghabh Cato, an cinneach, aithreachas do thrì nithe, *A' cheud ni,* Gu'n do chaith e latha riamh diomhanach. *An dara ni,* Gu'n d'fhoillsich e a rùintean diamhair riamh do bhoireannach. *An treas ni,* Gu'n deach e riamh air uisge, 'nuair a dh'fhaodadh e coiseachd air tìr.—Thug Thales buidheachas air son trì nithibh, *A' cheud ni,* Gu'n robh e air a sgeudachadh le reuson, agus nach robh e 'na bhrùid. *An dara ni,* Gu'n robh e 'na dhuine, agus nach b'ann 'na mhnaoi. *An treas ni,* Gu'm b'u Ghreugach e, agus nach bu duine borb.—Agus tha *Mise, mise bochd,* a' miannachadh trì nithe fhaicinn mu'm faigh mi bàs, *A' cheud ni,* Léir-sgrios Bhabiloin. *An dara ni,* Rìoghachadh Chriosd. *An treas ni,* Ceangal Shàtain.—Mhionnaich an t-aingeal air-san a tha beò gu saoghal nan saoghal, " Nach bi aimsir ann ni's mò,"

(Tais. x. 6.)—Cò nach creid a mhionnan naomh'?—an tubhairt se e?—Ni h-eadh, mhionnaich se e; cia mar? air féin? Cha n-ann, *Air-san*, a tha beò gu saoghal nan saoghal.—Ciod? gur éigin do'n aimsir a bhi car tamaill, Ni h-eadh cha n-fhaod e bhi ann ni's mò,—Cha bhi aimsir ann ni's mò.—Agus thig an Tighearn a ta sibh ag iarraidh, g'a theampull gu grad, deir am faidh ann am Malachi iii. 1. Iadsan a ta coimhid facal foighidin Dhè, coimhididh Dia iadsan ann an uair a' bhuairidh

Ro mhath, an dara h-ainm aig Iosa Criosd is e, Rìgh nan rìgh, guidheam oirbh thugadh an aire dha, tha e nise gu bhi air a làimhseachadh; ann an Tais. xix. 16 " Agus, tha aige air a thrusgan agus air a leis ainm sgrìobhta, Rìgh nan rìgh, agus Tighearna nan tighearna." An so tha ainm a'nise *Rìgh nan rìgh.*—A mhuinntir ionmhuinn, tha Iosa Criosd na Rìgh trì-fillte.

*Air tùs*, Rìgh a nâimhdean!—*Anns an dara h-àite*, Rìgh a naoimh.—*Anns an treas àite*, Rìgh Athar.

An ceud dream, tha e riaghladh thairis orra.—An dara, tha e riaghladh annta.—An treas, tha e riaghladh air an son.

Tòisichidh mi leis a' cheud nì, agus gabhaidh mi iad ann an òrdugh.

*Air tùs*, Is e Criosd Rìgh a nàimhdean, se sin, tha e 'na Rìgh thairis air a nàimhdean. Tha Criosd 'na Rìgh os-ceann uile rìghrean, agus thar uile rìghrean, agus uime sin tha'n Sgriobtur a' gairm dheth. " Rìgh nan rìgh," mar tha e agaibh ann an, 1 Tim. vi. 15. Tha Criosd 'na Rìgh os-ceann uile rìghrean, oir mar biodh e 'na rìgh os-ceann uile rìghrean cha b'urrainn dha bhi 'na Rìgh thar uile rìghrean. A nise gu'm beil e 'na Rìgh os-ceann uile rìghrean:

tha da sgriobtuir gu dhearbhadh. (Salm lxxxix. 27.) Deir Dia an t-Athair an sin, " Ni mi mo cheud ghin deth, ard os-ceann rìghrean na talmhuinn." A nise, cò e an ceud ghin? Cia mar, is e Iosa Criosd e; mar tha e air a ghairm an àite eile, " ceud-ghin nan uile chreutair."—A nis', a deir Dia, " Ni mi mo cheud-ghin deth, ard os-ceann rìghrean 'na talmhuinn,"—na's airde ann an glòir, n'as airde ann an cumhachd, n'as airde ann am mòralachd.—Mar sin ann an Tais. i. 5. An sin goirear do Chriosd, " Uachdaran rìghrean na talmhuinn."—Mo thruaighe! mo thruaidhe! ciod iad uile dhaoine cumhachdach, daoine mòra, urrammach na talmhuinn an comhais ri Iosa Criosd? cha n-eil iad ach coltach ri builgean beag anns an uisge; oir mar eil na h-uile chinneach an coimhmeas ri Dia, ach mar bhoinne an t-soitheich uisge, na dus na slige tomhais, mar tha 'm faidhe a' labhairt ann an Isaiah xl. 15. O cia cho beag an sin a's éigin do rìghrean na talmhuinn a bhi!

Ni h-eadh, a mhuinintir ionmhuinn, cha n-e mhàin gu'm beil Iosa Criosd os-ceann rìghrean na talmhuinn, agus ard os-ceann rìghrean, ach tha e ard os-ceann nan aingeal; 's e-san ceann nan aingeal, agus uime sin tha e air àithne do na h-uile aingeal air nèamh aoradh a thoirt dhasan, 's e-san ceann nan uile aingeal, (Colos. ii. 10.) " 'S e-san ceann gach uile uachdranachd agus chumhachd," ni tha filleadh a steach ainglean. Agus ann an Eabh. i. 6. " Deanadh uile aingil Dé aoradh dha" Is àill le Dia gu'n dean na h-ainglean aoradh do Chriosd, cho math ri daoine.

O! mo chàirdean, is rìgh Criosd, fa chomhair am beil ainglean a cur sgàile air an gnùisean, agus a

rìghrean na talmhuinn a' tilgeadh sìos an crùintean. A' rithist, mar a tha e 'na Rìgh os-ceann uile rìghrean, mar sin tha e na rìgh thar uile rìghrean mar an ceudna. Tha Iosa Criosd 'na Rìgh an domhain uile. 'S esan an Rìgh thar uile rìoghachdan, thar uile chinnich, thar uile uachdaranan, thar uile chumhachdan, thar na h-uile sluagh, " Thugadh dha," deir an ceann-teagaisg " uachdranachd, agus glòir, agus rìoghachd, a chum gu'n tugadh na h-uile shluagh, chinneach, agus theangannan, dha seirbhis." (Daniel vii. 14.) A nise, cò bha so? anns an treas rann deug, tha e air a chiallachadh gu soilleir mu Iosa Criosd, " Bha na h-uile shluagh, agus na h-uile chinneach, agus theangannan, agus rìoghachdan ri séirbhis a dheanamh dhasan :"—ionnas mar sin gu'm beil sibh a' faicinn nach e mhàin gur e Criosd Rìgh nan naomh, ach Rìgh nan cinneach mar an ceudna; agus uime sin tha sibh a' faotainn ann an Sàlm ii. 8, (is earran e th' air a leughadh gu tric, ach da'm beil beag aire air a thoirt) " Iarr orm," déir an t-Athair, " agus bheir mi dhut na cinnich mar oighreachd, agus crìochan na talmhuinn mar shéilbh." Tha na fior chinnich air an toirt do Chriosd, agus crìochan na talmhuinn mar shéilbh.

Mar a ta uile rìoghachdan na talmhuinn aig an Tighearn Iosa Criosd air an toirt dha ; mar sin tha na h-uile cumhachd air a thoirt dha mar an ceudna; air neo ciod a dheanadh e ri rìoghachd, ann am Mata. xxviii. 18. " Thugadh dhomhsa gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh."—O ! a chàirdean, an so tha sgriobtur bu chòir cridheachan nan naomh a bheothachadh. " Thugadh dhomhsa' gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh,

deir Criosd ri abstoil. — Ionnas mar sin gur esan an Tì a cheanglas rìghrean ann an slàbhraidhean, agus ard-uaislean ann an geimhlibh iarrainn, mar a tha 'n t-Sàlm mu dheireadh, ach a h-aon, a labhairt. Is esan an Tì nach leig le duine sam bith eucoir a dheanamh orra ; seadh, tha e smachdachadh rìghrean air an son, agus bristidh e rìghrean cumhachdach 'nam bloighdibh air son nan naomh. (Salm cv. 14.) Agus uime sin is esan an Tì a tha riaghladh thar rìghrean, agus a' toirt buaidh air rìghrean na talmhuinn, a tha deanamh cogadh ris na naoimh. (Tais. xvii. 14.) Rinn na deich rìghrean cogadh ris an Uan, ach bhuadhaich an t-Uan ; agus c'arson ? a chionn gu'm b'e Rìgh nan rìgh, agus Tighearna nan tighearna. Is e so a' cheud ni, is e Iosa Criosd Rìgh a nàimhdean, is e sin, tha e 'na Rìgh os-ceann an rìghrean san, agus thairis air an rìghrean san.

*Anns an dara h-àite*, Mar is e Iosa Criosd Rìgh a nàimhdean, mar sin is e Rìgh a naoimh : bheir mi dhuibh dà sgriobtur gu dhearbhadh, ge'd nach feum mi e, gidheadh ni mi e, a chum nithe a dheanamh ro shoilleir, mar a théid mi air m-aghaidh, (Tais. xv. 3.) An sin tha Iosa Criosd air a ghairm na Rìgh nan naomh, " A rìgh nan naomh."—Mar sin fòs ann am Mata. xxi. 5. " Innsibh do nighean Shion, Feuch, a ta do Rìgh a' teachd." Ionnas mar sin leis an dà sgriobtur sin, tha sibh a' faicinn gur e Iosa Criosd Rìgh nan naomh. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, guidheam oirbh an aire thoirt dhomh an so tha sibh a' faicinn, gur e Iosa Criosd Rìgh an droch shluaigh, agus an t-sluaigh mhaith ; ach air son nan aingidh, tha e riaghladh thairis orra le chumhachd agus a neart ; ach na naoimh, tha e

riaghladh annta le Spiorad agus le ghràsan ; a nise da so tha'n sgriobtur a' toirt fianais, gu'm beil Iosa Criosd a' riaghladh anns na naoimh, agus gur *e* Rìgh nan naomh; agus air an aobhar sin tha e 'g innse dhaibh ann an Colos. i. 27. " Tha Criosd annaibhse munighin na glòire." Agus an àite eile, " nach aithne dhuibh sibh féin, gu'm beil Iosa Criosd annaibh mar daoine a chuireadh air cùl sibh."—Thugaibh fainear an so, feumaidh Criosd a bhi annaibh, " Criosd annaibhse muinighin na glòire." —Mar sin ann an Sàlm xxiv. 7. " Togaibh, a gheatachan 'ur cinn, agus bithibh air 'ur togail suas, a dhorsa siorruidh; agus thig Rìgh na glòire steach." An so goirear Rìgh na glòire de Chriosd; agus tha'n Sàlmadair a' gairm air daoine an cridheachan fhosgladh chum gu'n tig Rìgh na glòire steach : mar sin ann an Tais. iii. 20. " Feuch, tha mi am' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh : ma dh' éisdeas neach sam bith ri m' ghuth agus gu'm fosgail e'n dorus, thig mi steach d'a ionnsaidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris agus esan maille riumsa." O is i so rìoghachd spioradail Chriosd, agus ann a so tha e riaghladh thar an cogaisibh, thar an toil, thar an càileachdan, thar am breitheanais agus an tuigse, agus cha n-eil ni air bith aig aon neach ri dheanamh an so ach Criosd: is e Criosd a tha riaghladh thar cogaisibh agus breitheanais dhaoine ; agus uime sin tha e air a ghairm na Rìgh nan naomh.—Tha e fior gu'm faod rìghrean eile riaghladh a ghiùlan thar oighreachdan dhaoine; ach air son an anma buinidh sin a mhàin do Chriosd ; agus uime sin tha e air a radh mu chreideich gu'm beil iad uile-ghlòrmhor 'san taobh a staigh. " Uile-ghlòrmhor tha nighean an rìgh a staigh," ni is i 'n eaglais, ann an Sàlm xlv.

13. Tha Rìgh na glòire a' riaghladh an sin, agus a gabhail còmhnaidh an sin ; tha fios agaibh gu'm beil Dia 'na chòmhnaidh anns na nèamhan as airde, agus anns na cridheachan iriosal. Cha n-e mhàin gur e Criosd Rìgh nan cinneach, ach Rìgh nan naomh ; tha e 'riaghladh thar a' cheud dream dhiu, agus a riaghladh anns an dream eile.

*'S an treas àite.* Is e Iosa Criosd Rìgh Athar mar an ceudna, agus mar sin tha Athair a' gairm dheth ; tha Dia a' gairm do Chriosd a Rìgh ann an Sàlm ii. 6. " Gidheadh dh'ùng mise mo Rìgh air Sion, mo shliabh naomhasa." Is math a dh' fhaodas e bhi 'na Rìgh dhuinne an uair is e Rìgh Dhé. Ach faodaidh sibh a radh, Cia mar is e Criosd Rìgh an Athar? tha rìoghachd dà-fhìllte le Dia air earbsa ri Iosa Criosd : Guidheam oirbh, thugaibh fainear so a chàirdean.

*Air tùs,* Rìoghachd spioradail, leis am beil e riaghladh ann an cridheachan a phobuill, agus mar sin is e Rìgh nan naomh.

*Anns an dara h-àite.* Rìoghachd fhreasdalach, leis am beil e riaghladh gnothaichean an t-saoghail so, agus mar sin is e Rìgh nan cinneach. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, tha 'n sgriobtur ag radh, " Is toigh leis an Athair am Mac, agus thug e na h-uile nithe 'na làimh." (Eoin. iii. 35.) Agus tha'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, gu'n do chuir Dia na h-uile ni fo a chasan. Cha n-eil an t-Athair a' toirt breth air duine sam bith ; ach thug e gach uile breitheanas do'n Mhac, agus dh' òrduich e esan thairis air a thaigh féin: a nise, mar a tha na h-uile ni aig Criosd, mar sin tha e deanamh na h-uile ni, agus tha e riaghladh na h-uile nithe air son Athar; agus uime sin tha 'n t-Athair a gairm dheth

òglach san. (Isaiah xlii. 2) " Feuch m' òglach ;" agus anns an earrann eile, "mo Rìgh," a chionn gu'm beil e riaghladh air son Athar, agus a' deanadh toil Athar: ionnas mar sin a mhuinntir ionmhuinn, anns na trì nithe sin fa leth tha Criosd 'na Rìgh. A nise, leagaidh mi sios cuid de nithe anns am beil an Tighearn Iosa gu neo-chriòchnach a' toirt barrachd air uile rìghrean na talmhuinn.

*Anns a' cheud àite.* Tha Iosa na Rìgh, a ta ann an seadh spioradail a' deanamh iochdaranan uile 'nan rìghrean. Tha crùn glòire aige air son gach iochdarain. O ciod an Rìgh glòrmhor a tha so! a' nise gu'm beil Criosd a' deanamh uile iochdaranan 'nan rìghrean, faicibh Tais. v. 10. deir an eaglais an sin, " Agus gu'n d'rinn thu rìghrean dhinn agus sagartan d'ar Dia."

O, a chàirdean, tha e na's fearr a bhi na bhall de Chriosd na 'na cheann air cinneach: O, cia neo-chrìochnach sona 'sa tha uile iochdaranan Chriosd! tha iad uile 'nan rìghrean, uile 'nan òighreachan, uile 'nan luchd deagh-ghean, uile 'nam mic, tha na h-uile fior-chreideach mar sin, is e'n creìdeach an t-aon duine sona. Mo thruaidhe! c'àit' am beil a' leithid de rìgh ri fhaotainn a tha deanamh uile iochdaranan 'nan rìghrean? tha iomadach rìgh ann a tha milleadh an iochdaranan; ach tha Criosd a' deanamh iochdaranan 'nan rìghrean: tha mòran rìghrean a' deanadh an iochdarana 'nan daoine bochda, ach tha Criosd a' deanamh iochdaranan 'nan rìghrean; tha mòran rìghrean a' cur an iochdaranan gu bàs, ach bhàsaich Criosd chum 's gu'm faodadh iochdaranan a bhi beò. Tha iadsan a' toirt tiotalan d'an iochdaranan, ach tha Criosd a' toirt d'a uile iochdaranan gràs agus glòir.

A mhuinntir ionmhuinn, ann am facal, is e so an

uaisle a's mò, a bhi 'na òglach aig an Dia mhòr; tha e air teachd gu h-oirdhearc, an neach a th' air a bhreith o'n airde. Och! cia iomadh tighearn' a th' aig an duine sin aig nach eil Criosd mar a Thighearna? gach aon pheacadh is e a thighearn, agus tha tighearnas aig gach ana-mhiann thairis air. A nise far an tig Iosa Criosd gu bhi 'na Rìgh, tha e deanamh rìghrean dhiù d'a Athair, agus rìghrean thairis air an ana-miannaibh. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, an so tha beannachadh agus sonas ar Rìgh-ne, tha e deanamh rìghrean dhinn uile, agus a' toirt do na h-uile crùintean glòire.

*Anns an dara h-àite*, Tha Iosa Criosd 'na Rìgh ro cheart agus fìreanta, tha e rìoghachadh ann am fìreantachd; tha e toirt sìth tre fhìreantachd, tha e g'ar deanamh-ne fìreanta, agus uime sin goirear dheth "IEHOBHAH AR FÌREANTACHD-NE," (Ieremiah xxiii. 6.) A nis' a mhuinntir ionmhuinn, tha rìghrean eile gu tric a' buntainn gu h-eacorach, tha iad a giùlan a' chlaidheimh a' cur an gnìomh féirge air luchd deagh-bheus, agus a' neartachadh làmhan luchd dò-bheart; a fìreanachadh nan aingidh, agus a' dìteadh nan daoine diadhaidh, agus a briseadh bhòidean, agus a' breugachadh choimhcheangal; agus tha iad iomadh uair a' sàrachadh an iochdaranan, agus a' deanamh eucoir air an sluagh; agus air an aobhar sin tha 'n sgriobtur ag radh, "Nuair a riaghlas na h-aingidh ni an sluagh osnaich:" "Nuair a bhios na fìreanan cumhachdach, ni an sluagh gàirdeachas; ach an uair a riaghlas na h-aingidh, ni an sluagh osnaich." (Gnà xxix. 2.) Ach a nis', a mhuinntir ionmhuinn, mar a ta Iosa Criosd 'na Rìgh fìreanta, mar sin tha e riaghladh ann am fìreantachd, agus cha bhi ni sam bith agad

ach commun fìreanta uaithe-san : cùimhnichibh an earrann so de'n sgriobtur, a tha cumail a mach gu neo-chrìochnach communn fìreanta Chriosd ri anmaibh bochda, ann an Tais. xv. 3, "Is ceart agus is fior do shligheansa."

Beachdaichibh cò e a ta ceart agus fior an so: "C'uime? Is e Rìgh nan naomh." Tha ceartas agus fìrinn ro chubhaidh do Rìgh nan naomh. Ann an Gnà. iii. 17. a' labhairt mu ghliocas, tha e air a radh, "Is sligheannan subhachais a sligheannan, agus is sìth a ceumannan uile:" ni tha air a chiallachadh mu Chriosd. O! ciod an Rìgh òrdha a ta 'n so! ciod an Rìgh glòrmhor a ta 'n so! tha e ceart agus fior, agus is sligheannan subhachais a shligheannan, agus is sìth a cheumannan uile. O! a chàirdean, is e so an t-òirdhearcas aig Criosd, cha n-eil e ri ain-tighearnas air aon neach, cha n-eil e deanamh eucoir air aon neach, air an aobhar sin tha e air a ghairm ceart agus fior, tha e gu neo-chrìochnach a' toirt barrachd air uile rìghrean na talmhuinn ann am fìreanteachd: tha e na Rìgh fìreanta, agus cha n-eil e déiligeadh ann an ni sam bith ach ann am fìreantachd.

*Anns an treas àite*, Is Rìgh Criosd a tha beò gu siorruidh, agus a rìoghachadh gu siorruidh: cha n-eil rìghrean eile ach o'n dè tha iad marbh agus air imeachd; ciod a th' air teachd ris na rìghrean mòr' agus cumhachdach sin mu'm beil sinn a' leughadh? c'uime, tha iad air imeach coltach ri sgeulachd, coltach ri bruadar. Ach cha n-eil e mar sin maille ri Rìgh nan naomh, tha 'n Tighearna 'na Rìgh gu siorruidh, tha e rìoghachadh gu siorruidh; agus air an aobhar sin tha 'n t-abstol a' gairm dheth Rìgh siorruidh, neo-thruaillidh, mar a dh' fhaodas sibh

fhaicinn ann an 1 Tim. i. 17. Goirear do Chrìosd an sin Rìgh neo-thruaillidh, do bhrì gu'm beil e beò gu siorruidh. Mar sin ann an Eabh. vii. 25, a' labhairt mu Chriosd, neach a tha beò gu siorruidh, deir e, gu eadar-ghuidhe a' dheanamh air ar son. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, an so tha glòir an Tighearn Iosa Criosd, tha e beò gu siorruidh; tha rìghrean eile marbh, agus faodaidh an iochdaranan an ni is àill leo a dheanamh, ach tha Iosa beò gu siorruidh.

*Anns a' cheathramh àite,* Tha Iosa Criosd 'na Rìgh aig am beil eòlas iomlan air uile iochdaranan: O, chàirdean, cha'n' aithne do rìghrean, prionnsachan, agus daoine inbheach an iochdarain uile; ni h-eadh, cha n-aithne dhaibh ach ro bheag: mo thruaighe! cha n-aithne dhaibh an ceathramh cuid dhiu, tha na h-iochdarain bhochda neo-aithnichte dhaibh, cha n-eil eòlas aca air na h-uile eucoir, na h-uile uireasbhuidh, agus truaighean, fo 'm beil an iochdarain 'nan laidhe. Tha chuid a's mò againne neo-aithnichte d'ar prionnsa; ach a nis' ann an so tha òirdhearcas Chriosd, tha eòlas iomlan aige air iochdaranan uile, is aithne dha iad uile air an ainm; is aithne dha an uile smuaintean, an uile uireasbhuidh, an uile shlighean; an uile staid. A nise tha mi 'g ràdh, gu'm beil so 'na shonas mòr, gu'm beil rìgh againn d'an aithne sinn cho math.

O! anamannan bochda, is aithne do Chriosd sibh uile, bhur n-uile uireasbhuidh, bhur n-uile staid, bhur n-uile éigin ciod sa bith iad. Is aithne do' n Tighearn Iosa ar n-uil' fhùlangais, agus uime sin a deir Pòl, "Leasaichidh mo Dhia-sa bhur n-uireasbhuidh uile." (Philip. iv. 19.)—Mar sin a deiream ruibhse, a chàirdeân, leasaichidh bhur Rìgh

bhur n-uireasbhuidh uile ; is aithne dha bhur n-uile theanndachd bhur n-uile eagal; seadh, agus leasaichidh e bhur n-uile uireasbhuidh; O! an so tha òirdhearcas an Rìgh so.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha Iosa Criosd 'na Rìgh a tha 'na shuidhe air rìgh-chathair Athar, aig a' cheart àm so tha e 'na shuidhe air rìgh-chathair Athar. Ach, a mhuinntir ionmhuinn, cha n-e so uile, cha n-e mhàin gu'm beil Criosd 'na shuidhe an sin e féin, ach gheall e gu'n suidh na h-uile duine a bheir buaidh sìos maille ris air a rìgh-chathair; tha làn cheann-teagaisg againh do'n rùn so, " Do'n tì a bhuadhaicheas bheir mi comas suidhe maille riumsa air mo rìgh-chathair." Tais. iii. 21.

Beachdaichibh air a so, a chàirdean, tha Criosd a' gealltainn da uile iochdaranan, gu'n suidheadh iad air an rìgh-chathair maille risan, a nise, tha iongnadh orm c'àit' am beil rìgh air bith ach Criosd, a leigeas le iochdaranan suidhe air a rìgh-chathair maille ris. Mo thruaighe! bu cheannairc do dhuine a mhiannachadh, Tha mi cùimhneachadh, am measg nithe eile, gu'n do leugh mi mu rìgh, air dha bhi dol thairis air uisge, thuit a chrùn bharr a chinn 'san t-sruth, agus leum aon da shéirbhisich bhochda le gràdh dha 'san uisg' agus thog e suas e, agus chuir e air a cheann e, chum 's gur ann bu shochraiche dha thoirt ás an uisg' agus air son so bha 'cheann air a thoirt dheth an duine bhochd. Faicibh cho ard, cumhachdach, agus uasal sa bha'm prionnsa so ; seadh, ach a chàirdean, cha n-eil an Tighearn Iosa mar sin, cha n-eil e na leithid so de Rìgh uaibhreach cha n-e mhàin gu'n do chuir e 'n crùn dheth féin chum sinne chrùnadh, agus an crùn deilgneach a

chaitheadh' chum gu'n giùlanadh sinne crùn glòire, ach tha e 'g aontachadh agus a' toirt cead da iochdaranan suidhe air an rìgh-chathair maille ris-an. "Do'n tì a bhuadhaicheas bheir mi comas suidhe maille riumsa air mo rìgh-chathair." Och, ciod an Rìgh glòmhor a tha'n so, gu'n suidh na h-uile aon da iochdaranan bochd air an rìgh-chathair maille ris-an. Mar sin ann an Taisbean xxi. 7, "Sealbhaichidh an tì a bheir buaidh na h-uile nithe mar òighre."—Shaoileadh duine, a chàirdean, gu'n tàirneadh a' cheart ni so an saoghal gu h-iomlan a deigh Chriosd.

O! cia mar bu chuidhe dha so càileachdan dhaoine a tharrainn gu bhi ann an gràdh 'nan tairgseachan mòra sin, agus nan sochairean, agus an urraim a tha Criosd a' buileachadh air a luchdleanmhuinn bochd? Cha n-e mhàin gu'n dean e iad 'nan rìghrean, ach tha e toirt comais dhaibh suidhe maille ris-an air a rìgh-chathair; theireadh tu gu'm b'onair e da-rìreadh, O! fhior chreidich, am b'urrainn thu amharc a steach do nèamh, agus Criosd fhaicinn 'na shuidhe air a rìgh-chathair! Ach tha 'n t-urram so aig a naoimh uile; seadh, tuilleadh mòr, tha e deanamh rìghrean dhiù uile, agus a' toirt comais dhaibh suidhe air an rìgh-chathair maille ris-an.

*Anns an t-seathadh àite.* Is Rìgh Iosa Criosd a ta gràdhachadh uile iochdaranan, agus tha uile iochdaranan ga ghràdhachasan; agus tha mi cinnteach nach urrainn an ni so a bhi air a ràdh mu rìgh sam bith fo nèamh, ach faodaidh e bhi air a ràdh mu'n Tighearna Criosd, oir tha e 'na Rìgh a ta gràdhachadh iochdaranan uile, agus tha iochdaranan uile ga ghràdhacha-san; agus bheir mi

ionnsaidh air so fheuchainn dhuibh le séirbhis ceud cheann an latha so ; agus air an ath latha laimhsichidh mi an earrann eile, Gu'm beil iochdaranan uile ga ghràdhacha-san, ma chaomhnas Dia mi chum a dheanamh. Tha naoi no deich do nithibh àraid anns am beil gràdh Chriosd da iochdaranan air a leigeil ris, agus tha e air fhoillseachadh gu h-iongantach.

*Anns a' cheud àite,* A ghràdh-san da iochdarain is gràdh e bh' ann o thùs. "Tha gràdh againne dhasan, do brìgh gu'n do ghràdhaich esan sinne an toiseach," (1 Eoin iv. 19.) "Tha gràdh againne dhasan," agus c'arson? "do bhrìgh gu'n do ghràdhaich esan sinne an toiseach." Is e ghràdh-san an t-aobhar a tha dol air thoiseach, is e ar gràdh-ne an éifeachd a tha leantuinn. Mur deanadh esan ar cridheachan fhadadh le lasraichean a ghràidh, cha bhuilicheadh sinne riamh aon srad de ghràdh spioradail air Criosd: feumaidh esan tarrainn m'un urrainn dhuinne ruith: agus uime sin a deir an eaglais, Dàn i. 4. "Tarrainn sinn, agus a'd'dhéigh ruithidh sinn." A chàirdean, cha n-urrainn dhuinne ruith gu'n a bhi air ar tarrainn: feumaidh esan sinne tharrainn mu'n urrainn dhuinn ruith, agus an uair a tha esan a' tarrainn tha sinne ruith. Cha b'e ionmhuinneachd an duine a thug air Dia a ghabhail o's làimh ghràdhachadh agus a shàbhaladh: tha Dia a' gràdhachadh a nàimhdean eadhon 'nan staid pheacach, ge'd nach ann le gràdh toileach a bhi gu math dhaibh anns an staid sin.

O! a chàirdean, o'n a ghràdhaich Dia sinne an uair nach robh sinn coltach ris-an, bu chòir dhuinne spàirn a dheanamh gu bhi coltach ris an Tì a rinn sinne a ghràdhachadh mar so; cha'n urrainn

ni naomh' sam bith a thoirt air, Dia a ghràdhachadh cho mòr ris a so, gu'n do ghràdhaich Dia esan cho mòr. Bha ministear aon uair a' gul aig bòrd an Tighearna, agus air do'n aobhar a bhi air fheòraich dheth, fhreagair e, " A chionn nach eil mi gràdhachadh Chriosd na's mò." Gu dearbh, a chàirdean, bu chòir dha so doilghios a chuir oirnn gu'm beil sinn a' gràdhachadh cho beag, a ta air ar gràdhachadh cho mòr. Tha ràdh cliùiteach agaibh le Augustine, " Cha n-eil e gràdhachadh Chriosd idir, nach eil ga ghràdhachadh os-ceann na h-uile ni: is e so a' cheud ghràdh leis am beil Dia a' gràdhachadh a shluaigh: is gràdh e a ta ann o thùs."

*Anns an dara h-àite*, Is Rìgh Criosd a tha gràdhachadh iochdaranan le gràdh comharraichte, agus gràdh eadar-dhealaichte: tha gràdh coitcheann Chriosd air a sgapadh agus air a sgaoileadh chum nan uile chreutairean anns an t-saoghal; ach tha a ghràdh àraid, a ghràdh ro mhòr agus saibhir, a mhàin socraichte air eaglais féin. A nise, ma tha sibh a' feòraich dhiom ciod e gràdh comharraichte Chriosd? ainmichidh mi e, agus gu'n ach ainmeachadh dhuibh.

(1.) Is gràdh e tha maitheadh. (2.) Is gr`dh e tha saoradh. (3.) Gràdh a tha gairm. (4.) Gràdh a tha fìreanachadh. (5.) Gràdh a tha 'g uchdmhacachadh. (6.) Gràdh a tha naomhachadh. (7.) Gràdh a tha glòrachadh An ni e so tha mi 'g ràdh is gràdh àraid e; cha n-e mhàin gu'm beil gràdh Chriosd na's millse na fion, ach na's fearr na beatha: tha e ro ionmhuinn, tha e gu léir ionmhuinn: cha ni sam bith Criosd ach gràdh dhaibhsan is iad a ghràdh-san.

*Anns an treas àite*. Tha Criosd a' gràdhachadh a

naoimh le gràdh tearmuinn. "An dì-chùimhnich màthair a leanabh-cìche, gun iochd a dheanamh air mac a cuim?" (Isaiah xlix. 15.) An di-chùimhnich màthair a leanabh cìche? Am beil e comasach gu'm biodh màthair cho mi-chneasda, is gu'n dì-chùimhnicheadh i a leanabh maoth agus gun iochd a dheanamh air mac a cùim? Tha, deir an Tighearna, faodaidh iadsan an dì-chùimhneachadh ach cha dì-chùimhnich mis' thusa. Faodaidh Dia sgur do bhi 'na Dhia cho luath 's a sguireas e de bhi math: faodaidh e cho luath sgur do bhi beò, 's a sguireas e bhi gràdhachadh; ni h-eadh, ni h-eadh, cha n-urrainn e an dì-chùimhneachadh; an do dhì-chùimhnich e Israel anns an Eiphit, no 'na eaglais féin ann am Babilon, no Daniel ann an garaidh nan leòghan? An do dhì-chùimhnich e an triùir chloinne anns an àmhuinn, na Ieremiah anns an t-sloc, na Ionah ann am broinn na muice-mara, na Peadar anns a' phrìosan, an do dhì-chùimhnich e iadsan? Tha na h-aingidh 'g radh gu dearbh' gu'm beil an Tighearn a' dì-chùimhnicheadh. "Thréig an Tighearn an talamh, agus cha n-eil an Tighearn a' faicinn." (Eseciel ix. 9.) Ach tha iad air am mealladh gu mòr. Tha trì na ceithir de dh-earrannan sgriobtuir ann, a ni mi nochdadh gu fòil do bhur smuaintean foistinneach, a tha labhairt a mach gu h-iongantach gràdh tearmuinn Dhé d'a shluagh.

Tha cheud ni ann an leabhar an Taisbean vii. 2, 3. Tha sibh a' faotainn an sin aingeal d'am beil cumhachd air a thoirt gu dochann a dheanamh do'n talamh, agus do'n fhairge. A nise tha aingeal eile teachd, agus a' glaodhaich a mach, "Na dean dochan do'n talamh, no do'n fhairge, no do na craobhaibh." C'arson? ciod e 'n t-aobhar? Anns an

treas rann tha 'n t-aobhar air aithris, " Gus an cuir sinn seula air séirbhisich ar Dé air clàraibh an eudain."—Na taomadh a mach bhur breitheanais orra, gus an dean sinn tearuinnte séirbhisich Dhé. O! cia cho iongantach 'sa tha 'n Tighearn a' dion a shluaigh ! Mar sin a rithist, ann an Eseciel ix. 5, 6. Chuir e daoine àraidh a sgrios an t-sluaigh aingidh sin, agus am measg na muinntir eile, tha 'n Tighearn a' gairm, agus ag' iarraidh air aon comharradh a chuir orrasan a ta 'g osnaich air son gràinealachdan an fhearainn, agus air son a' chuid eile, deir e, sgrios iad, sean agus òg.

O! chàirdean, tha so a' cumail a mach gu h-iongantach gràdh tearmuinn Dhè d'a shluagh. Mar ann an Isaiah iii. 1—6. Tha 'n Tighearn a g' iarraidh air an Fhaidhe innseadh dhaibh ciod na bhreitheanais bhrònach a thigeadh orra, air rìghrean agus air na prionnsachan, air na daoine mòra, agus air na saighdearean. A nis', a deir an Tighearn, " Abraibh ris an ionracan gur math a dh'éireas dha; oir toradh a ghnìomharran ithidh e," cha tig ni de so dlù dha. O! cia cho iongantach 'sa tha so a' cliùthachadh gràdh tearmuinn Dhé. A rithist, ann an Isaiah xxvi. 20. " Thig O mo shluagh, imich a steach do d'sheòmraichibh, agus drùid do dhorsan mu' n cuairt dut; falaich thu féin căr tamaill bhig, căr tiota." C'arson so, O Thighearna ? C'uime, " gus an gabh a' chorraich thairis." Thigibh, deir Dia, tha mi cur romham mo bhreitheanais a chur an gnìomh air daoine aingidh ; uime sin " falaichibh sibh féin car tamaill bhig, căr tiotadh." Agus air an aobhar sin, a deiream, na deanadh cridhe aon duine a thréigsinn, cha n-eil e ach car tamail bhig, car tiota, agus an sin crìochnaichidh do thruaighean. A mhuinn-

tìr ionmhuinn, an uair a tha na truaighean againne aig a' cheum a's airde, tha a chobhair-san aig a' cheum as faigse. Fior theinn duine is e fàth Dhé. An uair a tha Mordecai air isleachadh gu h-iomlan, bithidh Haman brùideil air a chrochadh.

Ach, an sin, *'S a' cheathramh àite*, Tha Criosd a' gràdhachadh a shluaigh le gràdh ro threibh-dhireach; tha e g'an gràdhachadh le uile cridhe: nieadh, is iad gràdh anama iad, mar a ta e féin a gairm dhiu. " Thug mi thairis gràdh m'anama do làimh a nàimhdean." (Ier. xii. 7.) Gràdh Chriosd da shluagh cha gràdh bilibh e, o' na fiaclan o'n taobh a mach; ach gràdh fior o'n chridhe o'n taobh a staigh. Tha criosd a' gràdhachadh a shluaigh mar tha 'n t-Athair ga ghràdhacha-san; agus cia mar a tha sin, an urrainn sibh innse? Cha n-urrainn, na h-uile duine air talamh, no na tha de dh'ainglean air nèamh, an gràdh a tha 'n t-Athair a' toirt do Chriosd a chur an céill; agus gidheadh mar a ta Dia a' gràdhachadh Chriosd, mar sin a ta Criosd a' gràdhachadh a' shluaigh. Tha làn cheann-teagaisg agaibh air son so, is iad briathran Chriosd féin iad. " Mar a ghràdhaich an t-Athair mise mar sin ghràdhaich mise sibhse:" O mhuinntir ionmhuinn, cia cho neo-chrìochnach 'sa tha 'n t-Athair a gràdhachadh a Mhic, agus cia cho neo-chrìochnach 'sa th' am Mac a' gràdhachadh a shluaigh! C'uime,tha e g'an gràdhachadh mar a tha 'n t-Athair ga ghràdhachadh-san. O! Thighearn, ciod an gràdh a tha 'n so! Gu'n deanadh an Slànaighear am peacach a gràdhachadh: gu'n deanadh Criosd am peacach truagh a ghràdhachadh: agus mar so tha e. Och! a mhuinntir ionmhuinn, tha creidich coltach ri litrichean òir air an gearradh air fior chridhe Chriosd. O! an leud, an airde, am fad

a th' aig gràdh Chriosd, deir ant t-Abstol, tha e dol thar gach uile eòlais. Mar g'um biodh e dh'easbhuidh briathran gu chur an céill. " Agus air gràdh Chriosd aithneachadh, a chaidh thar gach uile eòlas." (Ephes. iii. 19.) Mar gu'm biodh araon uireasbhuidh bhriathran, air agus briathraibh neo-chomasach gu gràdh Chriosd a chur an céill ; ach gu cinnteach is éigin dha bhi ro mhòr; oir mar tha 'n t-Athair ga ghràdhachadh-san, mar sin tha esan g'an gràdhachasan. Mo thruaighne ! tha dream eile a' gràdhachadh nan naomh, ach cia mar a tha iad g'an gràdhachadh ? c'uime, cha n-ann le gràdh suilbhir ; cha n-eil iad g'an gràdhachadh air son am math, ach air son am maoin ; tha e ni's mò air son an airgeid a tha 'nan sporanan, na air son a' ghràis a tha'nan cridheachan: tha iad a' gràdhachadh nan naomh mar a rinn na Samaritanaich air na h-Iudhaich ; ceart mar a ni daoine ri'n uaireadairean gréine, cha n-amhairc iad idir orra ach an uair a bhitheas a' ghrian a' dealradh: c'arson sin ? Cha n-amhairc an saoghal uair sam bith air na naoimh ach an àm soirbheachaidh. An uair a bha na h-Iudhaich a' fàs gu h-ùrar agus a bha iad' 'nan glòir, O ! ciod na càirdean mòr a bh' anns na Samaritanich dhaibh ! Ach an uair a bha na h-Iudhaich bhochda fo àmhghar, an sin cha robh nàimhdean aca bu mhiosa na iad : C'uime, ach cha n-eil Criosd mar sin, tha e ga d' ghràdhachadh an uair a tha thu bochd, cho math s an uair a tha thu beartach ; cho math 'nuair tha thu ann ad luideagan, 'san uair a tha thu ann ad chulaidhean rìoghail ; an uair a tha thu ann an an-shocair, cho math 'san uair a tha thu ann an soirbheachadh. Tha Criosd a' gràdhachadh a naoimh cho math air croich, is ge do b' ann an lùthchairt ; oir an

dream a ghràdhaicheas e gradhaicheadh e gu crìch iad, " Is fìrinneach an tì a thubhairt Cha n-fhàg agus cha tréig mi am feasd thu :" (Eabh. xiii. 5 ;) cha'n'fhag e am feasd thu ann an staid air bith, no ann an àit' air bith. O! mhuinntir ionmhuinn, ciod an gràdh a tha 'n so! Agus uime sin, sràbh air son na's urrainn an saoghal a dheanamh, no air son gràdh an t-saoghail ; tha e coltach ri gloine, gu h-ealamh air a bhristeadh ; tha fiamh a' ghàir' air a nis' agus cuiridh e gruaim air gu h-ealamh; glaodhaidh e Hosanna an diugh, agus am màireach, ceusaibh e! ach tha gràdh Chriosd o'n fhior chridhe.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha Iosa Criosd a' gràdhachadh iochdaranan le gràdh caoimhneis. " Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gu'n tug e aon ghin Mhic féin, chum's ge be neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige"; agus, a deir Pòl," " Ghràdhaich e mi, agus thug se e féin air mo shon."—Tha 'n t-Athair a' toirt seachad a Mhic, agus tha 'm Mac ga thoirt féin seachad, " a ghràdhaich mi, agus a thug e, féin air mo shon :" (Eoin. iii. 16. Galat. ii. 20,) na h-uile ni a rinn agus a d'fhuilig Criosd, is ann air mo shonsa : na h-uile ni tha aig Criosd is leams' iad. Och! anaim, is leatsa gràdh Chriosd gu truas a gabhail diot ; is leatsa tròcair Chriosd gu'd shàbhaladh : is leatsa gràsan Chriosd gud' dheanamh sgiamhach ; agus is leat a ghlòir gud' chrùnadh ; is leatsa cumhachd Chriosd a chum do dhion ; tha thu faicinn, esan a tha cinnteach á gràdh Dhé dha, tha e cinnteach á cumhachd Dhé air a shon : agus is leatsa gliocas Chriosd a chum do chomhairleachadh : agus is leat ainglean-san chum do choimhid: agus a Spiorad-san a thoirt comhfhurtachd

dhut: agus is leatsa fhacal-san chum do theagasg. Tha ceithir de bhuaidhean Dhé a tha 'nan taice mhòr do Chriosdaidhean.

(1.) A Dhìlseachd. (2.) A Chumhachd. (3.) A Mhaitheas. Agus. (4.) A Ghliocas.

Agus uime sin, a mhuinntir ionmhuiunn, is e bhur dleasanas tighin beò air geallaidhean, am feadh a bhitheas cùisean ag amharc coltach ri tighin docair n'ur n'aghaidh: Gràdh Criosd dhuibh is gràdh saor e. Na h-uile ni a thug e dhuibh tha e saor, tha ghràs saor, tha ghràdh saor, tha shlàinte saor, agus tha e-féin saor. Agus tha aon bhraon de ghràs anns a' chridhe na's fearr na slàbhraidh òir mu'n mhuineal. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, na h-uile ni a bhuilich Chriosd oirbh, tha e saor, agus uime sin is gràdh caoimhneis e.

*Anns an t-seathadh àite*, Tha Criosd a' gràdhachadh iochdaranan, le gràdh truacantais, a comhfhulang leo 'nan uile dhoilghiosaibh agus fhulangasaibh; gu firinneach is comhfhurtachd mhòr so da rìreadh: "Nan uile àmhghar," deir an ceannteagaisg, "bha esan fo àmhghar," (Isaiah xiii. 9.) Mar sin a deir an t-Abstol. "Oir cha n-eil àrd shagart againn nach eil comasach air comh-fhulangas a bhi aige r'ar n-anmhuinneachd," (Eabh. iv. 15;) is e sin, tha ard-shagart againne a tha comhfhulang le ar n-anmhuinneachd; neach a ta ri gul ann ar deòir, agus a'g osnaich ann ar n-osnaich, agus ri bròn ann ar doilghiosaibh, agus a' fulang ann ar fulangasaibh: agus air an aobhar sin thuirt Criosd, "A Shauil, a Shauil, c'arson a ta thu 'gam gheurleanmhuinnse?" Och! ciod an gradh milis a tha'n so! gràdh truacantais agus a comh-fhulang leinn n'ar n-uile dhoilghiosaibh agus fhulangasaibh. Bha

Criosd an toiseach air a gheur-leanmhuinn le Pòl 'na bhallaibh, agus an deigh sin bha e air a gheur-leanmhuinn ann am Pòl mar aon d'a bhallaibh.

A nis' a mhuinntir ionmhuinn, tha Iosa Criosd a' gràdhachadh iochdaranan le gràdh truacantais, agus uime sin biodh t'fhulangais an ni is àill leo, tha Iosa Criosd mar gu'm b'ann a' giùlan roinn maille ruit.

*Anns an t-Seachdamh àite*, Tha Iosa Criosd a' gràdhachadh a shluaigh le gràdh taitneach agus sòlasach, " Iadsan aig am bheil gràdh dhomh gràdhaichidh mi." (Gnà. viii. 19.)—An sin " gabhaidh an Rìgh mòr thlachd ann ad àille." (Salm xl. 11.) a' labhairt an sin mu Chriosd ; gabhaidh an Rìgh mòr thlachd ann ad àille, le mòr thlachd agus sòlas. Agus uime sin, a mhuinntir ionmhuinn tha Criosd a' gairm d'a eaglais a ghràdh, a chalaman, a bhean-ghràidh, aon àillidh-san. Och cia anabarrach sa tha Criosd a' gràdhachadh eaglais! Gu cinnteach tha Criosd a' giùlan gràdh mòr d'a eaglais agus uaith so a ta sibh a' leughadh ; " Tha Criosd ag imeachd am measg nan seachd coinnleirean òir, agus tha e 'g ionaltradh am measg nan lili, agus tha a thlachd maille ri cloinn nan daoine."—Ged a tha creidich bhochda nam fithich ann an sùilean an t-saoghail, gidheadh tha iad 'nan calamain ann an sùilean Chriosd; tha iad ro-luachmhor 'na bheachd-san : ged is e gràin anma dhaoine aingidh iad, gidheadh tha iad air an gràdhachadh gu mòr le Dia, tha e gabhail tlachd annta.—Gabhaidh an Rìgh mòr thlachd annta.

*Anns an ochdamh àite*, Tha Criosd a' gràdhachadh a shluaigh le gràdh siorruidh, agus gràdh nach bàsaich ; is gràdh e nach bàsaich gu bràth, nach

fàs fuar gu' bràth; tha gràdh Chriosd coltach ri tobar a' sruthadh gun sgur agus nach eil gu bràth air a thiormachadh suas; an dream a ghràdhaich e o shiorruidheachd, *iad sin* gràdhaichidh e gu siorruidh, agus is creidich iad. A nis' a mhuinntir ionmhuinn, nach caoimhneas mòr so a bhi air a ghràdhachadh? An ann Eoin xiii. 1, "Tha e ga'n gràdhachadh eadhon gu's a chrìoch;" cha n-ann car latha, mìos, no bliadhna, cha n-ann na bhoisgeadh agus air falbh; ach eadhon gu ruig a' chrìoch. Agus ann an Ieremiah xxxi. 3. A' labhairt an sin mu gràdh, tha e air a ghairm 'na gràdh siorruidh. "Gràdhaich mi thu," arsa Dia, "le gràdh siorruidh." Och, a mhuinntir ionmhuinn, is gràdh so a chaoidleas agus a dh-itheas agus a dh-òlas maille ribh, a laidheas sìos agus a dh-eireas suas maille ribh, a théid a chum bhur leapa bàis maille ribh, do'n uaigh maille ribh, agus do nèamh maille ribh; cuiridh na naoimh dhiù seud a' chreideimh, an uair a gheibh iad bàs, ach cha chuir iad dhiù seud a ghràidh; oir fanaidh sin maille riu rè na siorruidheachd. Tha Dia a' gràdhachadh a naoimh le gràdh siorruidh.

*Anns an naoitheadh àite*, Tha Criosd a' gràdhachadh a naoimh le gràdh coitcheann; tha ghràdh coitcheann da naomhaibh uile. O cha n-eil aon naomh nach eil Criosd a' gràdhachadh gu mòr; gràdhaich e Lasarus bochd cho math ri Abraham saibhir, agus Iob dìblidh cho math ri Daibhidh urramach; tha e gràdhachadh nan naomh a's bochda cho math ris an dream a's saibhire, tha e g'an gràdhachadh uile co-ionnann: cha n-eil Dia na fhear leth-bhreth air pearsa. Och, c'àite a' nis'

am beil rìgh coltach ri Criosd?—Tha iadsan a' gràdhachadh, an uaislean, is iad an luchd-gaoil iad; ach tha Criosd a' gràdhachadh iochdaranan uile. Tha gràdh Chriosd a' ruigheachd a chum a naoimh uile: tha ghràdh coltach ri gathan na gréine, a tha ruigheachd do ghnà a n-ear, an n-iar, a' tuath, agus a deas, mar sin tha gràdh Chriosd a' deanamh.

*Anns an deicheamh àite,* A ghràdh-san is gràdh smachdaichidh e. "An tì a's ionmhuinn leis an Tighearn, smachdaichidh se e, agus sgiùrsaidh e gach mac ris an gabh e." Eabh. xii. 6.

*Anns an aon àite deug,* Gràdh Chriosd is gràdh stiùraidh e; gheall e a shluagh a threòrachadh agus a stiùradh anns an t-slighe anns am bu chòir dhaibh imeachd. O, cuiribh na h-uile ni dhiù sin cuideachd, agus gu cinnteach is éigin dhuibh aideachadh gu'm beil Iosa Criosd a' gràdhachadh a chuid iochdaran gu h-anabarrach mòr; mar a bha e air a 'radh mu Lasarus, an uair a ghuil Criosd air a shon, chuir an sluagh a bha làthair am mìneachadh so air, "Feuch cionnas a gràdhaich se e!" O mhuinntir ionmhuinn, cionnas a ta Criosd g'ur gràdhachadh-sa a tha n'ur sluagh dha! Tha e g'ur gràdhachadh gu neo-chrìochnach, eadhon thar tomhas.

A nis', O mhuinntir ionmhuinn, air sgàth an Tighearn thugaibh fainear e, agus deanadh so bhur gràdh a tharrainn a mach da ionnsaidh-san.

Ni mi, a' cheud chothrom a gheibh mi, tighin gu fheuchainn dhuibh an gràdh a tha aig iochdaranan Chriosd dha; ma bheir an Tighearna comas domh.

" *Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dan. v. 16.

Bha chéile gu deimhin tinn le gràdh, ach thug Criosd barrachd oirre ; oir bhàsaich esan air son gràidh. An uair a bha sinne 'n-ar peacaich, bhàsaich Criosd air ar son, ars' an t-Abstol. Ghràdhaich e sinn ni b'u mhò na bheatha féin : seadh, cha robh an fhior bheatha aig Criosd tuilleadh a's luachmhor leis air ar son. Tha cuid a' sgrìobhadh mu eun da'n goirear am pelican, agus tha iad ag radh, Gu'm beil i 'beathachadh a h-alaich òig le fuil féin. O ! chàirdean, is e Criosd am pelican againne, a dh'àraich agus a beathaich sinne le fhuil féin. " Is biadh gu fìrinneach m'fheòil, agus is deoch gu fìrinneach m'fhuil," arsa Criosd, (Eoin vi. 55.) Thug fuil dhearg Chriosd air falbh ar cionta dearg-ne ; tha peacaich mar sgàrlaid dhéirg, le gràs air an deanamh nan naoimh cho geal ris a' bhainne : tha ar n-uile thròcairean luachmhor a teachd air snàmh d' ar n-ionnsaidh ann am fuil luachmhoir

Bhrùchd Criosd *gràdh* a mach air gach cuisle, bu bhraona gràidh a bhraona-fala; seadh, mar a b'fhuiltiche' sann a b' ionmhuinne ; bha e ro-ghràdhach air a' chrann-cheusaidh, do bhrì an sin g'un do nochd e'm barrachd gràidh dhuinn.

Air an latha mu dheireadh dh'fheuch mi dhuibh an gràdh mòr ata Criosd a' giùlan d'a iochdaranan uile ; agus b'e so brìgh mo bhriathran, Gu'm beil Iosa Criosd a' gràdhachadh iochdaranan le gràdh siorruidh agus do-àicheadh. An ni a tha mi dol a dh'fheuchainn dhuibh a nis' is e so e, Gu'm beil

uile *iochdaranan Chriosd* g'a ghràdhachadh-san, agus ciod an *seòrsa* gràidh a ta ann.

Tha gràdh nan naomh do Chriosd dian agus laidir: bithidh so air fhaicinn gu soilleir, ma bheir sibh fainear an ni ris am beil an sgriobtur a' sàmhlachadh gràdh nan naomh. A nise tha e air a choimeas ri ceithir nithibh.

(1.) Ri euslainte. (2.) Ri bàs. (3.) Ris an uaigh. (4.) Ri teine. Ris na nithe sin tha gràdh a chreidich air a choimeas anns an sgriobtur; labhraidh mi umpa gu h-eagarra.

*Anns a' cheud àite.* Euslainte. Is e so a' cheud choimeas a ta cumail a mach neart gràidh a chreidich; tha so air a' chur sìos ann an dà àite de'n leabhar so, Dàn Sholaimh ii. 5. "Cumaibh suas mi le còrnaibh, sgapaibh ubhlan mu m' thimchioll, oir a ta mi tinn le gràdh." Agus ann an caibidil v. 8. "Cuiream mar fhiachaibh oirbh, a nigheanan Ierusaleim, ma gheibh sibh fear mo ghràidh, gu'n innis sibh dha, mar a ta mi tinn le gràdh."—Tha i air a' cur thairis, tha buaidh air a thoirt oirre, agus tha i eadhon air a h-éigneachadh le ghràdh agus le mhaise. O! tha tart orm, tha mi fàilinneachadh, tha mi plŏsgartaich, tha fadal orm air a shon. O! mhuinntir ionmhuin, tha 'n eaglais ro thinn, agus ullamh gu dol ann an neul; cha robh Ahab riamh cho tinn air son fion-lios, cha robh Sisera riamh na b'iarrtaiche air son bainne, no Daibhidh air son uisge, no Rachel air son cloinne, no Amnon air son a pheathar Tamar, na tha peacaich bhochda bhrist-chridheach air son Chriosd.; an uair a gheibh Criosd a steach do'n chridhe, tha tarrainn nan aignidhean uile da ionnsaidh féin. Tha

mi cùimhneachadh air chòmhradh mna gràsmhoir, " Rug" mi, ars' ise, "naoidhnear chloinne, le urrad phéin ri mnathan eile, agus. fathast b'urrainn mi le'm' uile chridhe am breith uile laithean mo bheatha, chum's gu'm bithinn cinnteach a cuibhrionn ann an Criosd." O! cia cho anabharrach sa tha creidich a' gràdhachadh Chriosd! tha Daibhidh a gabhail iongantais da ghràdh féin, " O cia h-ionmhuinn leam do lagh-sa!" (Salm cxix. 97.) Tha e gabhail iongnaidh de so: ciod an deothas leis am beil e gràdhachadh facail Dé. " O cia h-ionmhuinn leam do lagh-sa!" mar sin tha 'chéile an so, cha n-e mhàin gu'm beil i g'a ghràdhachadh, ach tha i tinn le gràdh, ullamh gu bàsachadh air son gràidh. O, mhuinntir ionmhuinn, an so tha euslainte, cha n-ann a chum bàis, ach a chum beatha; is euslaint i ta ghnàth a' toirt beannachaidh agus sonas maille ri, euslaint a bhitheas air a leigheas leis-an, neach i se Lighich mòr nan anmannan. Is e so an ceud ni; tha i coimeas a' gràidh ri euslainte.

*Anns an dara h-àite.* An ath ni leis leis am beil i cumail a mach neart a gràidh do Chriosd, is ann le bàs: Tha so agaibh ann an Dàn. viii. 6. Tha i an sin ag innse dhuibh " gu'm beil a gràdh laidir mar am bàs."—A mhuinntir ionmhuinn, tha fios agaibh gu'm beil am bàs laidir, is e rìgh nan uabhas, agus uabhas nan rìgh: tha e ceannsachadh na h-uile seòrsa sluaigh, ard agus iosal, bochd agus beartach, sean agus òg, math agus olc, na h-ard-uachdarain a's mò, tha rìghrean agus iompairean, air an tilgeadh sìos leis a' bhàs: c'àite riamh an do chòmhnaich an duine sin a bha tuilleadh a's laidir air son a' bhàis? N'am b'urrainn neart cur 'na.aghaidh, an sin sheachnadh Sampson e. N'am b'urrainn mòr-

achd amharc thairis air, rachadh Nebuchadnesar ás uaithe: na'm b'urrainn àilleachd ionnsaidh thoirt air, an sin cha choinnicheadh Absalom riamh e; n'am b'urrainn saibhreas a cheannach, sheachnadh Dibhes e. Ach, mo thruaighe! cha robh neach de na curaidhean sin cruadalach gu leòir air son a' bhàis, shaltair e air am muinealan uile: agus uime sin, O amhaircibh sibhse air a' bhàs mar an ceudna, mar ni is eigin dhuibh a choinneachadh; amhaircibh oirbh féin mar ni ris an eigin dhuibh dealachadh. A nise, leis a' so faodaidh sibh a bharalachadh ciod e gràdh, tha e laidir mar am bàs; seadh, laidir da rìreadh. O cia laidir am bàs! Ni h-eadh, cha n-eil gràdh 'nan creideach do Chriosd laidir mar am bàs, ach ni's laidire n'am bàs; mar a ta cuid do sgriobturain a' foillseachadh.—Tha gràdh a' chreidich do Chriosd ni's treise n'am bàs, "A ta dearbhbheachd agam," arsa Pol, "nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachd, no cumhachdan, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd, No airde, no doimhne no creutair sam bith eile, comasach air sinne a sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearn." (Rom. viii. 38, 39.)—Am bàs, ged fhaod e sinne mharbhadh, cha n-urrainn e dochann a dheanamh dhuinn; ged fhaod am bàs ar cur do shloc an dorchadais, gidheadh, cha n-urrainn e ar cur do'n ionad dhòrainneach: ged fhaod e ar beatha a thoirt air falbh, gidheadh, cha n-urrainn e ar gràdh a thoirt air falbh; thug na h-aintighearnan fuileachdach air falbh beatha nam martaireach air son Chriosd, ach cha b'urrainn dhaibh gu bràth an gràdh dhasan a mhilleadh. Thubhairt, aon de na ceud Chriosdaidhean an uair a thàinig e gu fulang, "O, cha bhàsaich mi ach aon uair air son mo

Shlànaighear, agus 'gun bheatha tuilleadh ri leagail sios! O b'urrainn mi bàsachadh ceud uair air a shon!" O! mo chàirdean, gràdh is ni e a sheasas ni's faide, no gach uile nàmhaid, gach uile gheur-leanmhuinn, gach uile chunnart; ni h-eadh, n'am bàs féin.—Ann an Tais. xii. 11. deir an ceann-teagaisg, " Cha do ghràdhaich iad an anma féin gu bàs." Agus thuirt Iob, " Ge do mharbh e mi, gidheadh earbaidh mi ás:" mar gun abradh e, O, a Thighearn, ge do bheir thu air falbh mo shliochd, mo mhòrachd, mo shlàinte, mo mhaitheas, mo chàirdean; seadh mo beatha féin, cha toir thu gu bràth air falbh mo ghràdh: ge do mharbh thu mi, gidheadh earbaidh mi asad. (Iob xiii. 15.)—Mar sin cha n-e mhàin gu'm beil gràdh laidir mar am bàs, ach ni's treise na'm bàs; oir is e'n gràdh am fear buadhachaidh deireannach.

*Ans an treas àite*, Ni eile leis am beil i cumail a mach neart a gràidh, agus a tairisneachd laidir do Chriosd; *is i an uaigh*, agus tha so agaibh ann an caibidil viii. 6. Tha " e an-iochdmhor mar an uaigh." Is i an uaigh leabaidh an dorchadais, a tha ghnà ag iarruidh, agus nach eil am feasd air a sàsachadh, ach a shluigeas na h-uile ni a thig. Tha Criosd ag innseadh dhuinn, ann an Eoin iv. 14. " Ach ge b'e neach a dh'òlas do'n uisge a bheir mise dha, cha bhi tart gu bràth air." Ciod, nach bi tart gu bràth air? Cha bhi gu bràth an deigh an t-saoghail, agus nithe saoghalta, ach tuilleadh agus tuilleadh an deigh Chriosd agus nèimh, " An tì a dh'òlas de'n uisge a bheir mise dha cha bhi tart gu bràth air." Cha bhi gu bràth an deigh nan nithe iosal bochd sin, ach an tuilleadh agus an tuilleadh an deigh Chriosd agus nèimh.

Cha d'rinn duine acrach riamh fadal a ghabhail air son arain, le barrach ciocrais, no duine tartmhor air son uisge, no duine lomnochd air son aodaich, no duine sanntach air son beartais, no duine tinn air son slàinte, no duine air a dhìteadh air son mathanais, na tha anamannan a tha gu firinneach gràsmhor a deanamh air son Iosa Criosd. " Tha tart air m'anam a'd dheigh," arsa Daibhidh ann an Salm xxxvi. 1. " Tha tart air m'anam a' d' dheigh." C'arson a Dhaibhidh, cia mar a tha tart air t'anam an deigh Dhé? C'uime, tha e 'g innse dhuibh ann an Sàlm xlii. 1. " Mar a thogras am fiadh chum nan sruth uisge, mar sin tha m'anam a' togairt a' t' ionnsaidhse, a Dhé.'—A nise thugaibh fainear, mo chàirdean, am fiadh bochd a th' air a ruagadh le coin, tha nàdur mar gu'm b'ann uile 'na lasair, ann an teas loisgeach, agus an sin tha e plosgartaich agus tartmhor, agus tha e ullamh gu bàsachadh air son uisge. A nis', arsa Daibhidh, " Mar a thogras fiadh chum nan sruth uisge, mar sin tha m'anam a' togairt a' t' ionnsaidhse a Dhé."—O an teine dian, tart Dhaibidh! agus uime sin tha Asaph ag innse dhuibh ann an àite eile, " Co th'agam anns na nèamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha n-eil neach air thalamh air am beil mo dheigh." (Salm lxxiii. 25.) Nach eil do dheigh air do mhnaibh, air do chloinn, air do shlàinte, air do bheatha? seadh, bha dheigh orra sin 'nan àiteachan féin, ach cha bu ni sam bith iad an coimeas ri Dia.

Tha mi cùimhneachadh mar labhair martaireach, ri aon a dh' fheòraich dheth an robh e gràdhachadh a mhnatha agus a chloinne 'nuair a bha iad a' gul làimh ris? G'an gràdhachadh! tha,

ars esa, n'am b 'òr an saoghal uile, agus e leamsa gu buil a dheanamh dheth, bheirinn seachad e guléir gu tighin beò maille riusan, ge do b'ann am prìosan, gidheadh, an coimeas *risan*, cha n-eil mi g'an gràdhachadh idir.

Och ! mo chàirdean, is eigin dhuinn saltairt air athair, agus ruith thairis air màthair gu teachd a dh' ionnsaidh Chriosd. Tha fios agaibh, Peadar, gu tighin a dh' ionnsaidh Chriosd, dh' imicheadh e air an uisge lom, na bu roghnaiche na seòladh, chaidh e air an fhàirge a dh' ionnsaidh Chriosd; gu fìrinneach bha i 'na slighe chunnartaich, ach ghiùlain Peadar suas gu h-anabarrach math, am feadh a chùm a chreideamh suas, ach 'nuair a chaidh a chreideamh fodha, an sin thoisich Peadar ri dol fodha cuideachd. Goirear fairge do'n t-saoghal ann an Daniel, agus anns an Taisbeanadh, agus is éigin dhuibh dol air na h-uisgeachan sin a dh'ionnsaidh Chriosd, agus a bhi cinnteach creideamh a chumail suas, agus an sin ni sibh a mach e; ach ma dh' fhàilnicheas creideamh, bithidh sibh cinnteach a dhol fodha. O! mhuinntir ionmhuinn, tha gràdh a' chreidich do-shasaichte coltach ris an uaigh; cha n-eil neach ach Criosd, cha n-eil neach ach Criosd, ars am martaireach; agus mar a thuirt Augustine, O Thighearna, thoir air falbh na h-uile ni, *a mhàin* thoir dhomh thu féin !

*Anns a' cheathramh àite*, Tha gràdh air a choimeas ri teine, agus tha lasair ro gharg aige, ann an caib viii. 6.—A nis', a mhuinntir ionmhuinn, cha n-eil gràdh an naoimh do Chriosd a mhàin air a choimeas ri teine, air son a bhlàthas agus a theas, ach air son fhadaidh, agus a bhi fàs, agus a' lasadh—" 'Nuair a bha mi a' beachd-smuaineach-

adh," arsa Daibhidh, " las an teine," (Salm xxxix. 3.) Ciod an teine? C'uime, an teine anns a' chridhe, agus cha n-e an teine air an teinntean. Agus 'nuair a chaidh na h-abstoil a shearmonachadh an t-soisgeil, shuidh an teine air an teangannan, Gniomh. ii. 3. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, mar a tha gràdh an naoimh air a choimeas ri teine anns an sgriobtur, mar sin gheibh sibh àmhgharaibh, agus geur-leanmhuinnibh, agus cunnartaibh, agus na nithe an-iochdmhor sin a tha dol an co-chuideachd nan naomh bochda anns an t-saoghal so: agus tha uisgeachan agus tuiltean air a radh riu ann an Daniel ix. agus Salm lxix. agus Mata vii. Ach tha dà sgriobtur na's mò na coitcheann, ann an Tais. xvii. 15. far am beil uisgeachan air a ghairm dhiù, " Na h-uisgeachan a chunnaic tu, far am beil an strìopach 'na suidhe, is slòigh agus coimthionail, agus cinnich, agus teanngannan iad." Tha 'n Spiorad ga fhosgladh do'r làimh; agus tha làn sgriobtur eile agaibh ann an Tais. xii. 14. far am beil e air a ràdh an sin mu'n dràgon, Gu'n do thilg e mach mòran uisge coltach ri tuil an deigh na mna. A nise ciod e 'n tuil a ta 'n so? c'uime, an tuil so is iad geur-leanmhuinnean fuileachdach agus tagraidhean ifrinneil. A nis,' a mhuinntir ionmhuinn, cia cho fada tha 'n dragon a sgeith a mach a h-uisge air an eaglais? agus ciod uime a tha 'n t-uisge so uile air a thilgeadh a mach? Is ann a mhùchadh an teine mu'm beil mi labhairt; ach an urrainn iad a dheanamh? Cha n-urrainn, mo thruaighe! faodaidh iad sgeith gus an tig an sùilean a mach ás an ceann, agus a bhi uile gu diomhain, " Cha'n urrainn uisgeachan lionmhor an gràdh a mhùchadh,

agus cha bhàth na tuiltean e." (Dàn. viii. 7.) Cha'n 'urrainn na h-uile gheur leanmhuinn fuileachdach agus àmhghar gràdh a mhùchadh: agus uime sin deanadh daoine aingidh cho lion tuil sa's àill leo a chur a mach, cha n-urrainn e gràdh nan naomh a bhàthadh. Cha do mhùch an t-iomlan de'n uisge a thilg Saul agus a chuideachd an deigh Dhaibidh a ghràdh féin. Cha do mhùch, ars esan, " Ge do shiùbhail mi trid ghlinn sgaile a' bhàis cha bhi eagal uilc orm," (Salm xxiii. 4.) Cha robh geilt air Daibhidh dol seachad air dorus a' bhàis. Cha b'urrainn an t-iomlan de na h-uisgeachan a thilg Herod agus na h-uachdarain air na h-abstoil a chaoidh an gràdh a mhùchadh.

A nis,' a mhuinntir ionmhuinn, chì sibh an deigh do na h-abstoil a bhi air an sgiùrsadh gu teann, dh'imich iad air falbh a' deanamh gàirdeachais, agus a' deanamh gàirdeachais anns a' cheart *ni so*, gu 'n do mheasadh gu'm b'fhiù iad eas-urram fhulang air sath Iosa Criosd. Agus ann an Eabh. x. 34. " Ghabh iad le luathghair ri creachadh am maoin."—Agus thuirt Pòl. " Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd? An dean trioblaid, no àmhghar, no geurleanmhuinn, no gorta?" &c. (Rom. viii. 35.) Creidibh, e mo chàirdean, is nithe deuchainneach iad so uile, agus gidheadh a deir esan, " Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd?" Cha sgar, cha sar, — cha ghabh sin deanamh, cha n-eil ni sam bith a bhitheas gu bràth comasach air sinne sgaradh o ghràdh Chriosd; air chor is nach eil gràdh a' chreidich air a dheanamh de leithid a stuth 'sa bhi air a mhùchadh leis an tuil so, tha na naoimh uile 'nan lasair air son Chriosd. Agus tha sinn a' faotainn an tuil mhòr sin a thaom

F

Nero agus Iulian a mach air na ceud Chriosdaidhean, Ciod, an do mhùch i teine ?—Tha mi cùimhneachadh gu'n tuirt aon aca; "Nam biodh agamsa deich cinn dh'fhuiligeadh iad uile air son Chriosd." Agus thuirt neach eile, "Ged' bu duine gach fuiltean de'm cheann, dh'fhuiligeadh iad uile air son Chriosd."—Mo thruaighe, ghlac na Criosdaidhean bochd am piantan mar cho lion crùn: agus tha 'n sgriobtur ag innse dhuibh, nach "urrainn uisgeachan lionmhor an gràdh a mhùchadh.'

A nise mo chàirdean gràdhach, cuiribh na ceithir nithe sin cuideachd, agus tha e ro shoilleir, gu'm beil gràdh nan naomh do Chriosd dion agus laidir; fuiligidh iad an crochadh air a shon, fuiligidh iad an losgadh air a shon, ni iad ni sam bith air a shon, na piantan a's mo fhulang, na's roghnaiche no gu'n cailleadh esan am braon bu lugha d'a ghlòir. Ach their sibhse, c'arson a tha uile iochdaranan Dhé ga ghràdhachadh leis a' ghràdh so?

Air son dà aobhar, — *air tùs* A chionn gu'm beil e ga thoilltinn. *An dara,* Tha e g'a àithneadh.

*Anns a' cheud àite,* Tha Criosd a' toilltinn ar ghràidh: c'arson a tha sinn g'a ghràdhachadh? c'uime, tha e ga thoilltinn oirn, ge do bhiodh e deich mìle uair na b'u mhò na tha e Mhuinntir ionmhuinn, 's esan a chruthaich sinn, 's esan a naomhaich sinn, 's esan a shaor sinn, agus a ghràdhaich sinn, 's esan a dh atharraich ar nàdur, agus a tha maitheadh ar peacaidh; 's esan a rinn ar siothchaint, agus a chiùinich fearg Athar air ar son-ne, agus a dhiol fearg Athar air ar son-ne, agus a dhiol ceartas Athar air ar son-ne, agus a dh'oibrich fìreantachd shiorruidh air ar son-ne: 's esan a ghiùlain ar crann-ceusaidh, chum's gu'n caitheadh sinn a chrùn-

san. Choisich e tre chuan fhulangais, air ar son-ne a thoirt mathanais a chum ar n'anmannan, agus nach eil an Criosd so a' toilltinn ar gràidh? O gu neo-chrìochnach gu neo-chrìochnach! Agus gu fìrinneach, mo chàirdean, mar is mò a rinn agus a dh'fhuilig Criosd air ar-son-ne, is an is ionmhuinne a bhitheas e dhuinne. 1 Eoin. iv. 9—19.

*Anns an dara h-àite*, Mar a tha Criosd a' toilltinn ar gràidh, mar sin tha e ga iarraidh: tha Criosd ag iarraidh oirnn esan a ghràdhachadh os-ceann beatha, os-ceann mna pòsda, os-ceann luchd-dàimh. Tha Criosd ag iarraidh oirn a ghràdhachadh thar nan uile.

*Co-chur*. Tha mi nis' a dol air m'aghaidh chum co-chur na h-uile ruinn féin, ni a's e an treas ni ann an òrdugh gu bhi air a laimhseachadh, agus ni mi trì nithe feumail dheth, *air tùs*, Air son Solais, *an dara ni*. Ceasnachadh, *agus an treas ni*, Earail.

*An toiseach nan uile*. Am beil e mar sin gu'm beil Criosd g'ar gràdhachadh le gràdh siorruidh agus nach bàsaich? C'uime, an sin, an so tha comhfhuartachd air bhur sonsa a ta n'ur sluagh dhasan. Tha mi labhairt a nis' a mhàin ri'n leithidibh sin. "Thugaibh comfhurtachd, thugaibh comfhurtachd do mo shluagh-sa, déir 'ur Dia," (Isaiah xl. 1,) agus thuird Criosd, "Na biodh bhur cridhe fo thrioblaid." (Eoin xiv. 1.) Cha b'àill le Criosd gu'm biodh a naomhaibh bochda fo thrioblaid; agus a deir an t-Abstol "deanaibh gàirdeachas a ghnàth." (1 Tesal. v. 16.) "Deanaibh gàirdeachas a ghnàth!"—Mo thruaighe! cia mar is urrainn dhuinne gàirdeachas a dheanamh 'nuair a tha daoine ri dimeas oirnn, 'nuair a tha daoine g'ar maslachadh, agus g'ar mi-ghnàthachadh, agus

g'ar geur-leanmhuinn, cia mar is urrainn sinn gàirdeachas a dheanamh! ach éisdibh ciod a deir Criosd, "Is beannaichte bhitheas sibh, an uair a bheir daoine ana-cainnt dhuibh, agus a ni iad geur-leanmhuinn oirbh, agus a labhras iad gach uile dhroch fhacal ribh gu breugach air mo sgathsa." (Mata v. 11.) Thugaibh fainear, Tha beannachadh a' dol anns a' cheud àite, "Is beannaichte bhitheas sibh, an uair a bheir daoine anacainnt dhuibh, agus a ni iad geur-leanmhuinn oirbh."

O mhuinntir ionmhuinn, is aobhar beannachaidh e, agus uime sin na bithibh air bhur tilgeadh sìos. Is aithne dhuibh ciod a bh' air a' ràdh o shean, "Anns an t-saoghal bithidh àmhghar agaibh: ach biodh deagh mhisneach agaibh thug mise buaidh air an t-saoghal." (Eoin xvi. 33.) O anaim bhochd! is e so uile na bhitheas agad de dh-ifrinn, air an aobhar sin biodh deagh mhisneach agad, an so tha do dhroch nithe agad, tha do nithe matha ri teachd; an so tha do nithe searbh agad, ach tha do nithe milis ri teachd, an so tha do phrìosan agad, ach tha do lùchairt ri teachd, an so tha do luideagan agad, tha do thrusgan ri teachd: an so tha do dhoilghios agad, tha t' aoibhneas ri teachd: an so tha t' ifrinn agad, tha do nèamh ri teachd: an deigh cùpain an àmhghair, thig cupan na slàinte: ni millsead a chrùin a bhios air a mhealltainn, dioladh air son searbhas a chroinn-cheusaidh a bha air a ghiùlan.

Bha neach air àm araid a d'ol seachad air ionad far an robh crois 'na laidhe air an talamh, dh'òrduich e i bhi air a togail suas, agus fhuair e mòran beartais agus ionmhais foipe. O chàirdean, fo na trioblaidean a's mò tha bhur n-ionmhasan a's mò 'nan laidhe, foighidin air son doilghios; cruinnichidh

sìol an doilghios air thalamh barr òrdha de dh'aoibhneas air nèamh; an dream a chuireas naomhachd ann an earrach am beatha, buainidh iad sonas ann am foghar na bith-bhuantachd. O! mo chàirdean, na smuaintichibh gu bràth gu'm bi crìoch air bhur bròn, gu's am bi crìoch air bhur peacadh.—Tha 'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, " Oir a ta ar n-àmhghar eutrom, nach eil ach rè sealain, ag oibreachadh dhuinne trom chudthrom glòire a ta ni's ro anabarraich agus sior-mhaireannach." (2 Cor. iv. 17.) Braon de mhasladh ri cudthrom de ghlòir! O ciod e seal gearr de phian ri siorruidheachd de shubhachas? agus uime sin biodh deagh mhisneach agaibh a naomhaibh, an so tha comh-fhurtachd air bhur sonsa; tha bhur làithean a's fearr ri teachd, is iochdarain sibhse a th' air ar gràdhachadh gu h-iomlan, gu treibhdhireach, gu neo-chrìochnach, le gràdh do-aicheadh.

*Feum.* 2. Chum feum ceasnachaidh. 2. Am beil e mar sin gu'm beil gràdh nan naomh do Chriosd dian agus laidir? Uime sin, tha mi guidhe oirbh ceasnaichibh, agus dearbhaibh, agus rannsaichibh sibh féin, cia mar a ta bhur cuislean a' bualadh an deigh Criosd? O gu'n ceasnaicheadh sibh sibh féin, chum 's gu'm bi fios agaibh cò da'm buin sibh am feadh a tha sibh beò, agus c'àit' an téid sibh an uair a gheibh sibh bàs, agus ciod a thig ribh tre bith-bhuantachd. O! mo chàirdean, am beil sibh gu tinn le gràdh? am beil sibh a' gràdhachadh Chriosd? air sgàth an Tighearna, mhuinntir ionmhuinn, ceasnaichibh agus dearbhaibh, agus faicibh am beil sibh gu tinn le gràdh do Chriosd. 'S cùis eagail nach eil ach beagan anns an t-saoghal a tha tinn leis an euslaint so. Tha lionmhorachd tinn

air son nithe urramach, anns nach eil ach nithe fuaimneach a chuir tosd air glòir-mhiann dhaoine; tha iomadaidh tinn air son òir agus airgeid, ni nach eil ach 'na salchar beag soillseach; tha lionmhorachd gu tinn ai son fala, a tha 'g itheadh suas pobull an Tighearn mar aran; leagaidh Dia orrasan làmh an dioghaltais, a tha leagadh làmh an fhoirneart air a naomhaibh; tha lionmhorachd tinn le saobh-chreideamh, agus beul aithris talmhaidh dhaoine; ni, an àite an anamannan a thoirt do nèamh, a mheallas nèamh uatha; mo thruaighe! tha lionmhoireachd tinn le'm fulangais: cò d'an ion eagal a ghabhail roimh 'n chrann-cheusaidh, a tha cinnteach as a' chrùn! ach O! cia beag a ta ann a tha tinn le gràdh do Chriosd cia lion a ta anns a' cho-thional so a ta tinn le gràdh do Chriosd! air sgàth an Tighearn, na meallaibh sibh féin, tha sibh a' faicinn gu'n robh a chéile ullamh gu dol an neul agus fàilneachadh, agus bàsachadh air son Chriosd.

*Anns an dara h-àite*, Bha a gràdh laidir mar am bàs; ni-headh, na's laidire na'm bàs: am beil do ghràdhsa mar sin O anaim? an urrainn thu prìosan fhulang air son Chriosd, losgadh air son Chriosd, crochadh air son Chriosd, na h-uile ni thréigsinn air son Chriosd; an gabh thu do mhisneach dol air na tuinn air son Chriosd, mar a rinn Peadar? O mhuinntir ionmhuinn, air sgàth an Tighearn, seallaibh ribh féin: tha mòran ann a tha 'g aidmheil gràidh do Chriosd ann am briathribh, ach na's mò a ta g'a àicheadh' nan gniomh; cha robh Dia riamh na's mo ann am beòil, agus na's lugha ann an caithebeatha dhaoine. A Mhuinntir ionmhuinn, am beil bhur gràdh coltach ris an uaigh, nach eil

gu bràth air a sàsachadh! Am beil thu 'g éigheach amach na's mò air son Chriosd? O, thoir dhomhsa Criosd, agus gabhadh iadsan le'n àill an saoghal. Am beil an lasair so ann bhur n-anmaibh? Air sgàth an Tighearna dearbhaibh sibh féin, buinibh gu treibhdhireach ri bhur n'anmannan.

A nis' a mhuinntir ionmhuinn, thug mi dhuibh blăs air gràdh fior treibhdhireach, agus is beannaichte iadsan a thilgeas an gràdh ann an uchd taitneach an Cruithear.

*Feum.* 3. Co-dùinidh mi nis' an t-iomlan le facal Earail.—Ro mhath, mo chàirdean, 'nan searmonaichinn an so gu madainn am màireach, ciod tuilleadh a's urrainn mi 'ràdh a thoirt oirbh Criosd a ghràdhachadh? tha e ro-ionmhuinn, tha e gu léir ionmhuinn. Air an aobhar sin gràdhaichibh Criosd, gràdhaichibh Criosd, tha na h-uile aobhar gràidh annsan; faodaidh aobhar shònraichte gràidh a bhi ann an daoine agus ann an ainglean; ach tha mi 'g ràdh gu'm beil na h-uile aobhar gràidh ann an Criosd: O, mo chàirdean, gràdhaichibh Criosd oir mar dean sibh e, tha mallachd uabhasach air a chur an céill 'n-'ur n-aghaidh; cha n-eil nèamh, cha n-eil sonas, cha n-eil crùn a's eughmais Chriosd; oir annsan tha gach uile iomlanachd a' gabhail còmhnaidh, tha uile ionmhais a' ghliocais agus an eòlais ann an Criosd, agus tha 'n t-Athair a' toirt seachad uile chaoimhneas gràidh tre Chriosd. A mhuinntir ionmhuinn, nach eil e na's fearr a bhi snàmh ann an innealaibh uisge an aithreachais, no bhi losgadh ann an innealaibh-teine an dioghaltais: an dara h-aon s' eigin dhùibh fhulang; cha n-eil dòigh air teachd chum cala sgiamhach na glòire, ach le seòladh troimh chaol cumhann an aithreachais; agus uime sin,

abraidh an ni a's àill leibh, na's lugha na chreideas sibh anns an t-Slànaighear, bithidh bhur n-anmannan truagh gu siorruidh : agus air an aobhar sin thugaibh fainear do na thubhairt mi, agus gu'n tugadh an Tighearn dhuibh tuigse anns na h-uile nithe. Gràdhaichibh Criosd na's mò na rinn sibh riamh, na's mò na gach uile, agus os-ceann nan uile, agus an sin bithidh sibh sona gu siorruidh.

---

## RÌGH NAN RÌGH.

" *Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

A MHUINNTIR ionmhuinn, tha fios agaibh cia cho fhada sa chaidh sinn air ar n-aghaidh air làtha an Tighearna mu dheireadh: chrìochnaich mi an seathamh nì sònraichte, anns am beil Iosa Criosd, Rìgh nan rìgh, a' dol os-ceann agus a' toirt barrachd air na h-uile rìgh eile: agus b'ann mar so, tha Iosa Criosd a' gràdhachadh iochdaranan uile, agus tha iochdaranan uile g'a ghràdhachadh-san ; agus dh' fheuch mi dhuibh gràdh iongantach Chriosd d'a iochdaranan, agus gràdh iochdaranan dhàsan ann an iomadach ni sònraichte. Tha mi nis' a' dol air m'aghaidh gu nithe sònraichte eile, anns am beil Criosd a' toirt barrachd air rìghrean na talmhuinn.

*Anns an t-seachdamh àite,* Tha Iosa Criosd a deanamh iochdaranan féin uile, cha n-eil iochdaranan 'ga dheanamh-san. " Oir is ann leis-san a' chruthaicheadh na h-uile nithe a ta air nèamh, agus a ta air talamh," (Col. i. 16.) Leis-san, cò leis ?

le Iosa Criosd, le Criosd bha na h-uile ni air an cruthachadh, " Bha e anns an t-saoghal, agus rinneadh an saoghal leis, agus cha d'aithnich an saoghal e," (Eoin i. 10.) Mar sin anns an treas rann, " Rinneadh na h-uile nithe leis; agus as eugmhais cha d' rinneadh aon ni a rinneadh," Cha robh ni air bith air a dheanadh as eugmhais Chriosd, agus rinneadh na h-uile nithe le Criosd. A mhuinntir ionmhuinn, tha Iosa Criosd a' cruthachadh iochdaranan; tha e deanadh iochdaranan; agus a' toirt bith d'a iochdaranan féin, " Oir annsan tha sinn beò, agus a' gluasad, agus tha air bith againn;" tha e toirt dhuinn bith thri-fillte; ar bith ann an staid nàduir, ar dara bith ann an staid gràis, agus ar treas bith ann an staid glòire.—Is e so an seachdamh ni anns am beil Iosa Criosd a' toirt barrachd air na h-uile rìgh eile; tha e deanamh iochdaranan féin, ni nach urrainn aon neach eile dheanamh.

*An t-ochdamh àite*, Is e Criosd a's beartaiche de na rìghrean uile: O! mhuinntir ionmhuinn, tha e saibhir ann an gràdh, tha e saibhir ann an eòlas, saibhir ann am maitheas, saibhir ann an gliocas, saibhir ann an gràs, saibhir ann an glòir. Tha e cho saibhir ris an Athair féin, tha saibhreas na diadhachd annsan, " Oir annsan tha uile iomlanachd na diadhachd a' gabhail còmhnaidh gu corporra," (Col. ii. 9.) Thugaibh fainear, mo chàirdean, ann-san tha gach uile iomlanachd a' gabhail còmhnaidh. Cò dheth? c'uime de'n diadhachd; agus cha n-e mhàin mar sin, ach tha e gabhail còmhnaidh annsan gu corporra. Mo thruaighe! mo chàirdean, ciod iad crùin phrìonnsachan, no crùn tri-fillte a' phàpa, an coimeas ri iomadh crùn Chriosd? cha n-e aon, no dha, no trì crùin a th' aig

Criosd, ach mòran chrùn air a cheann, " Agus tha a shùilean mar lasair theine, agus air a cheann bha mòran chrùn." (Tais. xix. 12.) Tha Criosd na's saibhire no rìgh sam bith, ni-headh, na's saibhire no na h-uile rìgh anns an t-saoghal, " oir tha e 'na òighre air na h-uile nithibh." 'S esan an t-òighre a's mò air nèamh agus air thalamh. Eabh. i. 2.

Air do'n tosgaire Spàinnteach tighin a' sealltainn air ionmhas Naoimh Marc ann a' Bhenice, a bha cho iomraiteach air feadh an t-saoghail air son òr-thasgaidh ainmeil, bhuail e air a smeuracadh a dh'fheuchainn an robh grunnt idir aige; agus air do'n reusan a bhi air fheòraich dheth, thuirt e, " Tha òr-thasgaidh mo mhaighistir mòr-sa 'g eadra-dhealachadh o t'òr-ionmhas-sa ann a so. cha n-eil grunnt idir aig òr-thasgaidh-san mar a th' aig t'òr-thasgaidh-sa; a' ciallachadh tuill-méine nan Innsean. Ach mo thruaighe ; ciod e ionmhas an Spàinntich uaibhrich an coimheas ri ionmhas Chriosd, agus ciod iad a shluic-méine an coimeas ri sluic-méine Chriosd ? ciod iad uile sheudan, agus daoimein, agus crùintean, agus slatan-rioghail uile rìghrean na talmhuinn an coimeas ri seudan Chriosd ; cha n-eil anns an iomlan de'n ìmpireachd Thurcach, arsa Luther, ach plaosg a ta Dia a' tilgeadh a chum nan chon, ni a tha 'na earrann mhòr de'n t-saoghal gu deimhin ; ach cha ni tuilleadh e na cnàimh, plaosg a tha Dia a' tilgeadh a dhionnsaidh nan con. O ! mo chàirdean, tha ionmhasan Chriosd cho lionmhor, cha n-urrainn dhaibh bhi air an àireamh, tha iad cho luachmhor, cha n-urrainn dhaibh bhi air am meas ; cho mòr, is nach urrainn dhaibh bhi air an tomhas. O ! an saibhreas neo-chrìochnach a th'aig ar Rìgh; sloc-

mhéin òir Criosd, a's éigin dhuinn a chladhach gus am faigh sinn nèamh.

*Anns an naoitheamh àite*, Tha Chriosd a' toirt barrachd air na h-uile rìgh eile anns an ni so cuideachd: is rìgh e a tha chumachd iomlan os-ceann na h-uile cinneach, agus shluagh, agus threubhan, agus theangannan. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, is lagh a thoil-san: cha n-eil toil aon duine anns an t-saoghal iomchaidh air a bhi 'na lagh, ach tha toil ar Rìgh-ne làn iomchaidh.

*Anns an deicheamh àite*, Is Rìgh Iosa Criosd a tha riaghladh thairis air anmannan agus cogaisean dhaoine, thairis air toil agus cridheachan dhaoine; faodaidh rìghrean eile riaghladh thairis air cuirp dhaoine, ach cha n-fhaod thairis air an cogaisibh; cha bhuin sin ach do dh' aon neach an aon Dia bheò agus fhior. A nis' is e so glòir Chriosd, ni nach toir e do dh' aon neach eile: tha Criosd le 'chumhachd comasach air toil dhaoine a cheannsachadh, agus cridheachan dhaoine, ge b'e air bith cho cheann-laidir agus cho chalma sa bha iad roimhe so. Cha n-urrainn uile chumhachd an t-saoghail so a' dheanamh: ge do bhiodh na h-uile rìgh, agus prionnsa, agus ìompaire 'san t-saoghal air an cur cuideachd, cha robh iad comasach air cridhe aon duine bhochd a cheannsachadh, faodaidh iad a chorp a bhualadh, a chorp a leòn, a chorp a phianadh; ach air son a' chridhe, tha mi 'g ràdh nach urrainn na h-uile rìgh agus cumhachdach a ta 'san t-saoghal, ni h-eadh, na h-uile aingeal air nèamh, cridhe peacaich bhochd a cheannsachadh; agus ni mò is urrainn e féin a dheanamh; agus is e so glòir Chriosd gur urrainn e so a dheanamh. Obair cridhe is e obair Dhé e.

Is e cruithear mòr a' chridhe, is éigin a bhi 'na fhear bristidh cridhe mòr, cha n-urrainn aon neach a dheanamh ach esan.

*Anns an aon àite deug*, Is Rìgh Criosd aig nach eil feum air innealaibh sam bith: tha e dheanamh feum dhiù cuid a dh'uairibh, ach cha n-eil feum aig air aon sam bith: mo thruaighe! a mhuinntir ionmhuinn, ciod a's urrainn rìghrean na talmhuinn a dheanamh as eugmhais innealaibh? cia mar is urrainn iad an rìoghachdan a riaghladh as eugmhais innealaibh? is eigin dhaibh an t-inneal so a bhi aca an so, agus am fear eile an sud, no slàn leis a' chrùn agus leis an rìoghachd gu h-ealamh. Ach cha n-eil feum aig Iosa Criosd air aon sam bith, is urrainn e ni sam bith a dheanamh le chumhachd féin. Leis féin sgrios e Pharaoh agus armailt mhòr anns a' mhuir ruaidh, (Ecs. xiv.) Leis féin thilg e bun os-ceann Iericho, am baile mòr sin, (Ios. vii.) Leis féin bhuail e an armailt mhòr de mhìle mhìltean dhaoine; an armailt a's mò m'un do leugh sinn riamh, (2 Eachd. xiv.) Leis féin thilg e bun os-ceann Amon agus Moab, agus sliabh Sheir, a chog an aghaidh Iudaih.—Na nithe so nise rinn e le' chumhachd féin.

*Anns an dara h-àite*, Faicibh ciod a rinn e le meadhonan laga: bhuail e na rìghrean timchioll Shodoim, eadhon le Abraham agus a theaghlach bochd. (Gen. xxiii.) Le meadhonan laga thilg e bun os-ceann an armailt chumhachdach sin aig na Midianaich le trì·cheud Ghideon. (Breith. vii.) Le meadhonan laga sgrios e'n Goliah mòr, eadhon le Daibhidh; agus Sisera mòr le mnaoi. Le meadhonan laga sgrios e daingneach leis na Philistich, eadhon le Ionatan agus fear iomchair arm, (1 Sam.

xiv.) A nise na nithe so rinn e le meadhonan laga agus mòran tuilleadh.

*A nis', ann 'san treas àite,* Faicibh ciod a rinn e an aghaidh mheadhonan; c'uime, an aghaidh mheadhonan shaor e an triùir chloinne o' losgadh, air dhaibh a bhi anns an teine, (Daniel iii.) An aghaidh mheadhonan theasairg e Ionas o bhi air a bhàthadh anns an fhairge.

An aghaidh mheadhonan, shaor e Daniel o bhi air a shlugadh suas, air dha bhi an garaidh nan leòghan.

An aghaidh meadhonan, ghleidh e na h-Israelaich o bhi air am bàthadh, air dhaibh a bhi anns an fhairge.

Tha mi 'g ràdh gu'n d'rinn e na nithe so an aghaidh mheadhonan.

Agus dh'fhaodainn fheuchainn duibh ciod a rinn e le mheadhonan neo-choltach, ach théid mi seachad air a sin: ionnas mar sin gu'm beil sibh a' faicinn nach eil feum air bith aig ar Rìgh-ne air innealaibh, agus uime sin tha e gu h-iongantach a' toirt barrachd air na h-uile.

*Anns an dara h-àite deug,* Is Rìgh Criosd a bheir buaidh agus a cheannsaicheas bhur n-uile nàimhdean: seadh, bhur n-uile nàimhdean, araon aimsireil agus spioradail: tilgidh e iad bun os-ceann gu tŭr.

Tha ar nàimhdean ro lionmhor, agus ro threun: ard ann an cumhachd, agus ard ann an uabhar, agus sinne ro lag: faodaidh sinn labhairt gu math ann am briathran Dhaibhidh, — " Agus tha mise an diugh anmhunn, ge do tha mi ùngta a'm rìgh," (2 Sam. iii. 39.) Cia mar a Dhaibhidh? anmhunn an diugh, agus gidheadh air do dhean-

amh a'd rìgh an diugh? Seadh, a deir esan, "tha mic Sheruiah ro chruaidh air mo shon." C'uime, a chreidichibh tha sibhse uile 'n'ur rìghrean ann an seadh spioradail, tha sibh 'n'ur rìghrean, rìghrean air an taghadh ann an coltas eile; ach fathast, a chridheachan bochda, tha sibh anmhunn, ge do tha sibh 'n'ur rìghrean air bhur taghadh: tha mic Sheruiah ro-chruaidh air bhur son.

C'uime, ach mo chàirdean, Tha Iosa Criosd 'na Rìgh air rìghrean, Rìgh os-ceann uile rìghrean, agus thar uile rìghrean, agus is éigin dha rìoghachadh gus an cuir e a nàimhdean uile fo chasan, "Is éigin gu'n rìoghaich e," (1 Corint. xv. 25.), is éigin dha mar ni nach eil dol ás ann, thubhairt Dia e, gus an cuir e na h-uile nàmhaid fo chasan, cha n-e mhàin cuid, ach na h-uile.

O! is sgeula math so do naoimh, sgeul' oirdhearc, cò an rìgh a's urrainn so a dheanamh ach Criosd? ciod an rìgh a's urrainn a nàimhdean uile a chur fo chasan? cò an rìgh talmhaidh a's urrainn a nàimhdean uile a cheannsachadh? Mo thruaighe! cha n-urrainn dhaibh an nàimhdean féin a cheannsachadh; oir thuit na rìghrean bu ro mhò soirbheachaidh mu'm beil sinn a' leughadh roimh an nàimhdean le dith neart: ghlaodh Richard a III. a mach 'na theinn, "Rìoghachd air son eich! rìoghachd air son eich!" agus gidheadh cha b'urrainn so uile a bheatha a shàbhaladh.

Mo thruaighe, mo thruaighe! bha na rìghrean bu ro mhò soirbheachadh cho fada o nàimhdean an iochdaranan a cheannsachadh, is nach b'urrainn dhaibh an nàimhdean féin a cheannsachadh; ach is urrainn Iosa Criosd a nàimhdean uile a cheannsachadh: tha gach uile chumhachd air nèamh agus air

talamh air a thoirt dhàsan, ann am Mata xxviii. 18. Ionnas mar sin ma labhras e am facal, tha a nàimhdean uile air an tilgeadh bun os-ceann, eadhon ann an tiotadh.

*Anns an treas àite deug*, Tha Criosd a' dol thairis air na h-uile rìgh eile anns an ni so: Is Rìgh e tha toirt da iochdaranan tiodhlacan is fearr agus is saibhire no rìgh sam bith eile; ann an Eoin x. 27, 28, "Tha mo chaoirichse," ars' esan, "ag éisdeachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh iad, agus leanaidh iad mi: Agus bheir mi a' bheatha mhaireannach dhaibh,"—Tha 'n Dia glic' chum 's gu'n toir e cuireadh agus misneach do pheacaich bhochda chum naomhachd beatha, a' cur fa chomhair an sùl ath-dhioladh na duaise: chum's mar dean ceartas a reachdan ìmpidh a chur orra, gu'n dean ro oirdheirceas a gheallaidhean e: b'àill leis daoine a ghlacadh le maghar òir.

Thug òglach Abrahaim seudan airgeid, agus seudan òir do Rebecah, chum gu'n coisneadh e cridhe do dh'Isaac, (Gen. xxiv. 22.) O! na seudan, na seudan oirdheirc a tha Criosd a' toirt do dh' anmanan bochda a chosnadh an cridhe dhasan, tha Criosd a' toirt dhuinn na h-uile nithe gu saibhir ri mhealtainn, ciod tuilleadh a's urrainn dhuinn iarraidh? 1 Tim. vi. 17.

Mo thruaighe! cha n-eil daoine na talmhuinn a' toirt seachad ach gu suarach agus gu gann, ach tha Criosd a' toirt seachad gu saibhir, tha Criosd a' toirt seachad gu saor; cha n-eil duine ann san t-saoghal a' toirt seachad cho saor ri Criosd; tha Criosd a' toirt seachad gu bithchionta, na h-uile latha, gach aon uair tha e sgapadh sheudan chum anmannan bochda. Thug rìgh mòr Phersia tiodhlacan, do dhithis de a luchd-frithealaidh do'n dara

h-aon thug e cupan òir, do'n fhear eile pòg, agus esan aig an robh an cupan ghearain e ris an rìgh, gu'm b'fhearr pòg a chòmpanaich n'an cupan òir aige-san. O! mo chàirdean, cha n-eil Criosd g-ar cur air falbh le cupan òir, ach tha e toirt dhuinn na pòige; tha e toirt a thiodhlaicean a's fearr da mhuinntir ghràidh, tha e toirt a ghaoil a's fearr, aoibhneas a's fearr, a shìth a's fearr a thròcaire a's fearr. Och! c'àite am beil rìgh coltach ris an Rìgh so! Mo thruaighe! faodaidh rìghrean talmhaidh ainmeannan mòr a thoirt seachad, no àite anns a chùirt, agus a leithid sin; faodaidh iad ainm a thoirt seachad an diugh, agus taod gu crochadh am màireach, mar ann an cùis Haman, faodaidh, iad coltas gàire a' chur orra an diugh, agus gruaim a chur orra a màireach; neach a phògadh an diugh, agus a mharbhadh am màireach; ach cha n-eil Criosd a' deanamh mar sin, tha e toirt seachad an ni a's fearr do gach ni, a' chuid is fearr d'a ghràdh, fhuil a's fearr, cha n-e fuil a mheòir, ach fuil a chridhe. O, mo chàirdean cia fada a ta Criosd a' toirt barrachd air na h-uile ann an toirt d'a iochdaranan na tiodhlaicean a's fearr! O, mo chàirdean, ciod e an tiodhlaic nèamh? ciod e an tiodhlaic mathanas peacaidh? tha ioghnadh orm cò an rìgh a's urrainn a leithid de thiodhlaicean a thoirt da shluagh; agus ann an so tha 'n Tighearn Iosa a' toirt barrachd air na h-uile.

*Anns an àite mu dheireadh*, Tha Criosd a' deanamh uile iochdaranan saor; cha n-eil aon iochdaran aige, nach eil 'nan daoine saora agus 'nam mnathan saora. Tha cuid de nithe ann a ta Criosd g'ar saoradh uaithe, agus cuid eile do nithe a tha e g'ar deanamh saor dheth; cuid do nithe a tha e g'ar saoradh uaithe, agus ciod e sin? c'uime, an ni sin

mar bitheadhmaid air ar saoradh uaithe, a sgriosadh sinn tre uile bhith-bhuantachd.

*Air tùs*, Tha e g'ar saoradh o'n mhallachadh, am mallachadh mallaichte; mar deanadh Criosd ar saoradh o'n mhallachadh, thigeamaid beò gu mallaichte, agus bhàsaicheamaid gu ro mhallaichte, agus bhiomaid air ar damnadh gu siorruidh; ach shaor Iosa Criosd sinn.—" Seasaibh gu daingean," arsa Pòl, " anns an t-saorsa leis an d'rinn Criosd saor sibh." Galat. vi. Agus a rithist—" Ma ni am Mac saor sibh, bithidh sibh saor da rìreadh." Eoin viii. 36 A rithist tha e g'ar saoradh o chionnt a' pheacaidh; dhamnadh ar n-uabhar sinn, dhamnadh ar sannt sinn, dhamnadh ar mi-chreideamh sinn, mar deanadh esan ar saoradh 'o chionnt a' pheacaidh; ach tha Criosd a' saoradh a shluaigh uaithe so uile. A rithist, shaor e sinn o chumhachd an diabhoil, ionnas mar sin nach eil gnothach sam bith aig an diabhol ruinn. Agus tha e g'ar saoradh o lasraichean ifrinn, o shloc ifrinn; ghearr Criosd air falbh cùmhnant ceangail na h-ifrinn agus an damnaidh. Gnìomh. xxvi. 18. " Agus gu feitheamh r'a Mhac o nèamh, a thog e suas o na mairbh, eadhon Iosa a shaor sinne o'n fhéirg a ta ri teachd," (1 Tes. i. 10,) Is e sin, shaor Criosd sinn o lasraichean ifrinn.

A rithist, shaor Criosd sinn o'n tràilleachd, o'n daorsa, o'n chuing. " Seasaibh gu daingean anns an t-saorsa leis an d'rinn Criosd saor sibh, agus na bithibh a rithist air bhur cuibhreachadh le cuing na daorsa." (Galat. v. 1.) Cha n-eil sinn ni's mò 'n ar coigrich agus 'n-ar coimhich, ach n-ar luchd aon bhaile ris na naomhaibh, agus 'n-ar muinntir teaghlaich Dhè," (Ephes. ii. 19) Agus tha Criosd féin

'ag innseadh dhuinn, ann am Mata. xi. 30. " Oir a ta mo chuingse so-iomchar, agus a ta m'uallach eutrom." An so tha againn uallach air uallach, agus cuing air chùing; ach a deir Criosd, " Tha mo chuingse so-iomchar, agus a ta m'uallach eutrom." Shaor Criosd sinn o'n tràilleachd, cha n-eil sinn fo'n lagh, ach fo ghràs; tha sinn saor o na nithe sin, agus tha nithe eile ann a tha sinn air ar deanamh saor dheth, agus sin ann an nèamh, tha sinn uile air ar deanamh 'n-ar saor dhaoine agus 'n-ar saor mhnaibh do'n Nuadh Ierusalem, agus tha sinn a' malairt an sin, agus tha còir cho math againn an sin ri naoimh sam bith eile : is luchd-aon bhaile sinn, saor dhaoine de nèamh, cha n-e mhàin do nèamh, ach do na h-uile gheallaidhean agus na h-uile dilighe a tha naoimh a' mealtainn.

A nise nach eil so 'na thròcair iongantaich a rinn ar Rìgh air ar soin-ne; shaor e sinn o' na h-uile truaighe dhiù sin a' dheanadh ar sgrios gu siorruidh, agus rinn e sinn saor do na h-uile dlighe òirdheirc ciod air bith iad, is urrainn anman bochd' a' mhealtainn. A nis', O! cia cho fada a ta Criosd a' toirt barrachd air na h-uile rìgh eile! uachdarain na talmhuinn cuiridh iad, faodaidh e bhith, uallaichean trom' air cogaisean dhaoine, agus air cuirp dhaoine, agus air oighreachdan dhaoine, ach cha n-eil Criosd a' cur aon de leithid sin a dh'uallach oirne; cha n-eil, shaor Criosd sinne, agus cha n-eil sluagh sam bith cho saor, a chionn gu'n do shaor Criosd sinn air a' chrann-cheusaidh. Cheannaich Criosd daor ni's leòir e; chosg e dhasan fhion-fhuil uasal. Dh'-fhaodainn tuilleadh de nithe sònraichte ainmeachadh, anns am beil Criosd a' toirt barrachd air na h-uile rìgh eile; ach tha mi smuainteachadh gu'm

beil iad sin làn-fhoghainteach a chum a làn-dearbhadh.

*Fheum.* 1.—Cuiridh mi crìoch air a' cheann so le facal co-chur, agus mar sin crìochnaichidh mi an dara h-ainm so Rìgh nan rìgh.

*A' cheud ni,* Am beil e mar sin gu'm beil Criosd 'na Rìgh tri-fillte, mar a dh'fheuch mi duibh; agus am beil e 'na Rìgh a tha dol cho fhada thairis air uile rìghrean na talmhuinn? O! an sin, cia mar sam bith a théid an saoghal, an so tha comhfhurtachd air son nan naomh gu'm beil e 'na leithid so de Rìgh. O! ciod an tròcair a tha 'n so? Ciod a' chomhfhurtachd a tha 'n so do shluagh an Tighearna, gu'm beil Criosd 'na Rìgh os-ceann uile rìghrean agus thairis air uile rìghrean, agus gur éigin gu'n rìoghaich e gus an cuir e a nàimhdean uile fo chasan? Is éigin da nàimhdean uile a bhi air an toirt a nuas agus air an deanamh 'nan stòl-chas dhasan. A nise bu chuidhe dha so comhfhurtachd a thoirt do shluagh Dhé, agus an teagasg gu feitheamh ri *àm* freagarach Chriosd, agus leigeil leis: dheanadh cuid de rìghrean talmhaidh nithe mòr, ach tha iad a dh'easbhaidh cumhachd; ach cha n-eil Criosd a dh'easbhaidh cumhachd; oir thugadh dhasan gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh. A nise mo chàirdean, nan creidibh sibh so da rìreadh' gu'm beil gach uile chumhachd gu beachdaidh air a thoirt do Chriosd? gu cinnteach bhiodh e 'na dheoch bheathail g'ur n-ath-bheothachadh anns na h-amannan a's measa, agus anns na deuchainean is muladaiche.—An Tì, is e ar Slànaighear an Tì is e ar ceann, ar bràthair, ar caraid: is e Rìgh nan rìgh. Och! mo chàirdean, an teagasg so mu chumhachd rìoghail Chriosd, tha e 'na theasgasg ro

mhilis do bhuill Chriosd: Agus, tha mi guidhe oirbh, leigibh leis na smuaintean sin a chuir mi far comhair bhur spioradan a ghiùlan suas.

Dh'innis mi dhuibh a nise ciod an gràdh iomlan leis am beil Criosd a' gradhachadh iochdaranan: tha e 'na Rìgh nan rìgh, agus is urrainn dha ni sam bith a dheanamh as eugmhais innealan; cha n-eil feum aig air neach 'ga chuideachadh a dheanamh oibre; is urrainn e, ma's àill leis, na creutairean is ro shuaraiche a neartachadh, mar a ta na cuileagan, agus losgainn, agus burruis, agus fionnain-fheòir, a dheanamh oibreach; air an aobhar sin leigibh leis na smuaintean sin drùdhadh air bhur n-anmannan. Na'n innseadh duine dhuibh gu'n robh bhur bràthair no bhur piuthar thar fairge, air an ardachadh gu mòr urram, mar a bha Ioseph 'nuair a chual e gu'n robh athair beò, " Rachaibh," ars' esan, " suas chum m'athar agus innsibh do m'athair mo ghlòir-sa uile 'san Eiphit agus gach ni a chunnaic sibh, gu'n d'rinn Dia mis' am' uachdaran air an Eiphit uile, oir ni e gàirdeachas ris." A nise dh'innis mi dhuibh eachdraidh mu chumhachd Chriosd; agus uime sin deanadh so bhur spioradan a chiùineachadh: " Bithibh sàmhach, agus tuigibh gur mise Dia," ars an Tighearn, (Salm, xlvi. 10.) Is leòir dhuibh se a thuigsinn gur mise Dia, agus uime sin bithibh sàmhach, thugaibh fainear cò mi.

*Feum.* II.—*Anns an dara h-àite,* Le dòigh earail, tha aon fhacal agam ri ràdh ris na naoimh, agus facal eile ri peacaich.

*Air tùs,* Ri naoimh.—Ma tha e mar sin, gur e Criosd Rìgh nan rìgh, agus Rìgh os-ceann uile rìghrean, agus thairis air uile rìghrean. O! an sin sibhse a tha 'nar sluagh do Dhia, sibhse a tha dlù

agus ionmhuinn dhàsan, air am beil, agus anns am beil Criosd air a dhealbh agus air a thilgeadh; O! gu'n tugadh sibh a' ghlòir uile, agus am moladh, agus an t-urram do Chriosd, agus socraichibh gu chliù ardachadh. Ghairm e sinn a dorchadas chum a sholuis iongantaich féin, ars an t-abstol, a chur an céill a chliù. O, mo chàirdean, bu chuidhe gu'm b'e so bhur n-ionnsaidh mhòr. O, gu'n oidheirpicheadh sibhse a ta 'g agairt càirdeis agus gràidh do Chriosd, ann bhur n-ionadaibh, Criosd ardachadh.

*Anns an dara h-àite.* Facal na dhà ris an aiteam sin nach eil 'nan iochdaranan do Chriosd: leigibh leam earalachadh oirbh creidsinn ann an Criosd,— a' dhlù-ghabhail, gabhail ris, deanaibh gréim air-san, bithibh maille ris, no mar dean sibh so' glaodhaidh sibh a mach aon latha mar a rinn an rìgh sin ann an teanndachd, " O! rìoghachd air son eich,"— rìoghachd air son Criosda." O, bheireadh tu deich mìle saoghal nam biodh iad agad ri'n seachnadh, air son cuibhrionn ann an Criosd. Mo thruaighe! a pheacaich, ciod e an t-aobhar nach eil Criosd ni's measail agad? Dealaichidh tu ri Criosd a roghainn air dealachadh ri dò mhionnaibh, ri do mhisg, agus ri do shalachar. O tha so brònach, " 's nach n-eil ainm air bith eile fo nèamh air a thoirt am measg dhaoine, tre'm faod sinn a bhi air ar slànachadh." 'S esan "*Miann nan uile chinneach,*" agus cha n' urrainn dhuinn gu brath a bhi sona as eugmhais; agus uime sin, air sgàth an Tighearna, mo chàirdean, mar a ta sibh a' gradhachadh bhur n-anama féin deanaibh gréim air-sàn, chum's gu'm bi e 'na Shlànaighear bhur n-anmannan, 'na aoibhneas bhur cridheachan, agus bhur n uile anns na h-uile: air sgàth an

Tighearna, mo chàirdean, thugaibh fainear e, sibh se a ta fathast a' seasamh a mach an aghaidh Chriosd. O gu'm b'urrainn mi ar brosnachadh a chum Chriosd! O gu'm b'urrainn mi impidh a chur oirbh Criosd a' ghràdhachadh, agus iarrtais laidir a bhi agaibh an tòir air!

Mo thruaighe! a chàirdean, mar creid sibh agus dealachadh ri bhur n-euceartan, is éigin dhuibh dealachadh ri Criosd fa-dheireadh; agus ciod an dealachadh brònach a bhitheas ann an dealachadh ri Dia, agus ri Criosd, agus ri nèamh? An uair a thig thu gu thuigsinn ciod a chaill thu le bhi deanamh gréim daingean air t-ana-miannaibh mùirneach: O! cia cho brònach sa bhios ar cŏr? Agus uime sin tha mi guidhe oirbh, smuaintichibh air 'na thrà, agus creidibh anns an t-Slànaighear chum gu'm bi bhur n-anmannan air an saoradh ann an latha Chriosd.

---

## AN DIA CUMHACHDACH.

*Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

TEAGASG,—*Gu'm beil* IOSA CRIOSD *neo-chrìochnach agus ro ghràdhach.*

CHRÌOCHNAICH mi an dara h-ainm a th' air a thoirt do Chriosd anns an sgriobtur, "*Rìgh nan rìgh.*" Tha mi nis' a' dol air m'aghaidh chum an treas, agus is e sin an DIA CUMHACHDACH.—Is e aon de dh' ainmeannan Chriosd, AN DIA CUMHACHDACH: tha

e agaibh an sin ann an Isaiah ix. 6. goirear dheth mar an ceudna, AN DIA CUMHACHDACH.

Feuch nochd mi dhuibh o'n dara h-ainm gur *Rìgh* Criosd, *Rìgh* os-ceann uile rìghrean agus Rìgh thairis air uile rìghrean, agus Rìgh nan rìghrean, agus gu'm beil a reachdan ro chothromach, iochdaranan ro shona; air dhaibh gun chìs sam bith eile a bhi air a leageadh orra ach gràdh agus eagal.

Ach a nise tha an t-ainm so ga chumail a mach, cha n-e mhàin mar Rìgh mòr, ach mar Dhia mòr, fa chomhair nach eil na h-uile rìgh, agus rìoghachd ach mar bhraonaibh beag, no mar dhus mìn (Isaiah xl. 15.) O'n ainm so, AN DIA CUMHACHDACH, leagaidh mi sios an earrann chòmhdaich so'. Gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd.—Gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd, is e sin a' phùing air am buanaich mi.

Tha dà sheòrsa sluaigh anns an t-saoghal, a tha 'g àicheadh mo theagaisg, a tha 'g àicheadh diadhachd Iosa Criosd, a tha 'g ràdh nach eil an dara pearsa de'n Trionaid 'na Dhia.

*Air tùs.* Na h-Iudhaich mhi-chreideach; na'n tigeadh Criosd mar a bha sùil aig na h-Iudhaich, mar ard-uachdaran mòr, gun spéis do ni sam bith ach crùintean agus slatan-rioghail, agus saltairt air muinealaibh rìghrean, agus gu'm biodh aige uile uachdarain na talmhuinn gu feitheamh air a lùchairt: tha mi 'g ràdh, 'nan tigeadh Criosd anns a' ghlòir shaoghalta, so, le inbhe, agus cumhachd an sin dh'fhaodadh e bhi, gu'n creideadh na h-Iudhaich ann; dh'fhaodahh e bhith an sin gu'm be bu Dia dhaibh; ach a nis', a mhuinntir ionmhuinn, do bhrìgh gu'n tàinig Criosd bochd agus suarach,

agus gu'n do chuir se e féin ann an dìmeas, agus gu'n do ghabh e air féin riochd séirbhisich, mar a deir an sgriobtur. (Philip. ii. 7.) Cha do ghabh e air féin ni sam bith d'a mhòralachd, ni sam bith d'a ghaisge, ach chuir se e-féin ann an di-meas ; agus uime sin chuir na h-Iudhaich an suarachas e, agus dh'àicheadh iad e. Tha na Turcaich a'fanaid oirn air an latha 'n diugh le ar Dia air a cheusadh. O, ars iadsan, tha sibhse ag aoraoh do Dhia air a cheusadh ; agus their cuid de na cinnich, nach creideadh iadsan ann an Dia air a chrochadh.—O Iosa bheannaichte, mar so tha thusa air do mhaslachadh agus air do dhi-meas leis an t-saoghhal mhi-chreideach, a chionn gu'n tàinig tu gu bochd, agus gu'n do bhàsaich thu gu nàrach air son ar peacaidh-ne.—Iadsan a ta deanamh di-meas air bàs an Uain, mothaichidh iad gu cinnteach fearg an Uain ; iadsan a ta tionndadh air falbh an cluas o' éisdeachd ri guth Chriosd a nise, tionndaidh Criosd air falbh a chluasan o éisdeachd r'an eigheach-san latha eile.

*Anns an dara h-àite,* Tha dream eile ann a tha 'g àicheadh *diadhachd* Chriosd ; agus tha cuid de mhuinntir bhuaireasach anns an rìoghachd so, a tha 'g radh, nach eil ann an Criosd ach duine a mhàin, agus gu'm beil na h-uile naomh cho mòr 'na Dhia ri Criosd : agus ni's faide, tha iad ag ràdh, gur toibheum ard Criosd a dheanamh co-ionann ri Dia. Iadsan nach aidich Criosd o cheud theachd, cha' n-aidich Criosd iadsan aig a dhara teachd ; iadsan nach toir ùmhlachd do dh' fhìrinn Dé a ta air a foillseachadh o nèamh dhaibh, fuilingidh iad fearg Dhé aìr a foillseachadh o nèamh 'nan aghaidh. O, sibhse a luchd-toibheum, tha sibhse ag ràdh, nach Dia am Mac, tha 'n t-Athair ag ràdh gur Dia e ; a

nise, cò tha labhairt firinn, Dia no sibhse? "biodh Dia fior, agus gach duine na bhreugaire." Gu'm beil e mar sin, bheir mi dhuibh tuilleadh do dhearbhainean soilleir. Tha sgriobtur soilleir g'a chumail a mach, gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd: Titus ii. 13, deir an t-Abstol an sin, "Air dhuinn sùil a bhi againn ris an dòchas bheannaichte sin, agus foillseachadh glòire an Dé mhòir, eadhon ar Slànaighear Iosa Criosd:" Thugaibh fainear, cha n-e mhain gu'n goirear Dia do Chriosd an so, ach an Dia mòr. O, a naomhaibh, an tì a thàinig o nèamh g'ar deanamh fireanta, thig e mar an ceudna o nèamh g'ar deanamh glòrmhor,—"air dhuinn sùil a bhi againn ris an dòchas bheannaichte sin, agus foillseachaidh glòire Iosa Criosd:" cha n-e sin a mhain, ach goirear Dia Cumhachdach do Chriosd mar an ceudna; ni h-eadh, cha n-e mhain Dia Cumhachdach, ach a rithist, "Dia os ceann nan uile, beannaichte gu siorruidh," tha Criosd 'na Dhia beannaichte gu siorruidh, (Rom. ix. 5.) Cha n-e mhain beannaichte gu siorruidh, ach "an Dia fior," (1 Eoin v. 20.) Goirear do dh' Iosa Criosd an sin; an Dia fior agus a' bheatha mhaireannach, cha n-e mhain an Dia fior, ach Dia gu saoghal nan saoghal. (Eabh. i. 8.) Thugaibh fainear sin. Ach ris a' Mhac a deir e, "Tha do rìgh chathair, a Dhé, gu saoghal nan saoghal."

Tha 'n t-Athair féin a' gairm Dia do'n Mhac, agus uime sin is math a dh'fhaodas sinne a deanamh. Ris a Mhac thubhairt e, "Tha do rìghchathair, a Dhé, gu saoghal nan saoghal."—Mar so tha sibh a' faicinn an teagasg air a chòmhdach gu h-iomlan, gur e Iosa Criosd an Dia fior agus iomlan. Ach, a mhuinntir ionmhuinn, do-bhrìgh gu'm

beil diadhachd Chriosd air a' chur an teagamh cho mòr aig an àm so, agus air bhi dha so na aon de na pùincean is cudthromaiche agus is sònraichte anns an diadhachd, uime sin bheir mi dhuibh cuid de smaointean, no làn-dearbhainean, no argamaidean, chum ar daingneachadh an aghaidh a' mhearachd mhòir so a chaidh ainmeachadh roimh. Air tùs, Gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd, Tha e a' thaobh aimsir co-shiorruidh ; a thaobh nàduir, aon-bhitheach, a thaobh inbhe, co-ionann ri Athair.

*Anns a' cheud àite*, A thaobh aimsir, co-shiorruidh, "Agus a nis, Athair, glòraich thusa mise maille riut féin, leis a' glòir a bha agam maille riut mu'n robh an saoghal ann." (Eoin xvii. 5.)—Tha sibh a' facinn an so, mo chàirdean, bha Criosd ann mu'n robh an saoghal ann, bha Criosd ann o shiorruidheachd, o'n toiseach. O shiorruidheachd chuireadh suas mi, o'n toiseach, mu'n robh an talamh ann." (Gnà. viii. 23.) Agus uime sin goirear do Chriosd an t-Athair siorruidh, (Isaiah ix. 6.) Mar sin ann an Tais. i. 8, tha Criosd an sin a' labhairt uime féin, "Is mise Alpha agus Omega, an toiseach agus an deireadh, a ta, agus a bha, agus a ta ri teachd, an t-Uile-chumhachdach." Thugaibh fainear, mo chàirdean, is e Criosd an Tì ceudna roimh aimsir, ann an aimsir, agus an deigh aimsir ; a bha, agus a tha, agus a ta ri teach.—A' nise a mhuinntir ionmhuinn, cha n-urrainn neach air bith a bhi siorruidh ach Dia ; ach tha Criosd siorruidh, agus air an aobhar sin tha e 'na Dhia', agus co-shiorruidh ri Athair.

*Anns an dara h-àite*. Tha e thaobh nàduir aon-bhitheach : "Mise agus an t-Athair, is aon sinn," arsa Criosd, (Eoin x. 30.) "Tha triùir a tha dean

amh fianais air nèamh, an t-Athair, am Facal, agus an Spiorad naomh: agus an triùir sin is aon iad," (1 Eoin v. 7.) Thugaibh fainear an so, is aon iad, (Eoin xiv. 8.) An uair a tha Philip ag iarraidh an t-Athair fhaicinn a deir e, "A Thighearn, foillsich an t-Athair dhuinne, agus is leòir leinn e," a deir Criosd, anns an naoidheamh agus 'san deicheamh rann, "An tì a chunnaic mise, chunnaic e'n t-Athair."—Cia mar sin? "Nach eil thu creidsinn gu'm beil mise anns an Athair, agus an t-Athair annamsa? Ionnas mar sin gu'm beil fhios agaibh gu'm beil Criosd ni's mò na duine mhàin; is aon e maille ris an Athair.—O, mo chàirdean, 's esan Theanthropos, Dia-dhuine. Ma ni sibh am Mac 'na dhuine mhàin, is eigin dhuibh an t-Athair a dheanamh mar sin cuideachd.

*Anns an treas àite.* Tha a thaobh inbhe co-ionnann ris an Athair, "Neach air bhi dha ann an cruth Dhé, nach do mheas e 'na reubainn e féin bhi coltach ri Dia." (Philip. ii. 6.) Cha do smuaintich Criosd e bhi 'na lughdachadh 's am bith air glòir Athar, a bhi co-ionan ri Athair ann an glòir.—Agus ni's faide gheibh sibh gu'n d'àithn an t-Athair dhuinn na h-uile urram a bhuineas do Dhia, a thoirt do'n Mhac mar an ceudna.—Tha làn cheann-teagaisg agaibh air a shon, ann an Eoin v. 23. "Chum 's gu'n tugadh na h-uile duine urram do'n Mhac amhail mar a ta iad a' toirt urraim do'n Athair. An tì nach eil a' toirt urraim do'n Mhac cha n-eil e toirt urraim do'n Athair a chuir uaithe e." Agus cha n-e mhàin gu'm beil so air àithne do dhaoine, ach do dh' ainglean mar an ceudna, mar a d'fhaodas sibh fhaicinn an an Eabh. i. 6. "Agus a rithist, 'nuair a tha e a tabhairt a' cheud ghin a

steach do'n t-saoghal, a deir e, Agus deanadh uile aingil Dé aoradh dha." Air an aobhar sin tha e soilleir do gach sùil gu'm beil Criosd a thaobh inbhe co ionann ris an Athair; oir dh'àithn an t-Athair dhuinn an t-urram ceudna a thoirt do Chriosd, a tha dligheach dhasan: mar sin cha toibheum idir e, gu cinnteach cha n-e, Criosd a dheanamh co-ionann ri Dia; oir annsan tha saibhreas na diadhachd, agus tha uile iomlanachd na diadhachd a' gabhail còmhnaidh gu corporra annsan: mar a dh'fhaodas sibh fhaicinn, (Col. ii. 9.) Is e so a' cheud argamaid. Tha e thaobh aimsir co-shiorruidh, a thaobh nàduir aon-bhitheach, a thaobh ard-inbhe co-ionann ris an Athair.

*Anns an dara h-àite*, Leagaidh mi sìos an argamaid so a chòmhdach diadhachd Iosa Criosd: thugaibh fainear obair a' chruthachaidh; gu cinnteach 's éigin dhasan a rinn nèamh agus talamh a bhi 'na Dhia; aidichidh sibh so, mar sin a deir an Tighearna féin. " Mar so their sibh riu. Na dée nach d'rinn na nèamhan no 'n talamh, sgriosar iad a mach o'n talamh, agus o bhi fo na nèamhan so." (Ier. x. 11.)—Ach a nis, a mhuinntir ionmhuinn, rinn Iosa Criosd na nèamhan agus an talamh, agus o bhi na h-uile nithe a ta annta, agus uime sin is Dia e: Faicibh beagan sgriobturan air son so, " Rinneadh na h-uile nithe leis; agus as eugmhais cha d'rinneadh aon ni a rinneadh." (Eoin i. 3.) Thugaibh fainear, is e so le Criosd, A rithist (Col. i. 16.) " Oir is ann leis-san a chruthaicheadh na-h-uile nithe a ta air nèamh, agus air talamh faicsinneach agus neo-fhaicsinneach, ma's ard chatharichean iad, no tighearnais, no uachdranachda, no cumh-

achda; is ann leis-san agus air a shon a chruthaicheadh, na h-uile nithe." Mar sin a' rithist ann an Eoin i. 10. "Bha e anns an t-saoghal, agus rinneadh an saoghal leis, agus cha d'aithnich an saoghal e."—A nise, mo chàirdean, na'm biodh Criosd ni bu lugha na Dia, cha b'urrainn e nèamh agus talamh a dheanamh, agus air an aobhar sin 's esan Dia na glòire, an Dia mòr a tha nise 'na shuidhe air an rìgh-chathair: oir chruthaich esan na nèamhan agus an talamh, agus na h-uile ni a ta annta.

*Anns an treas àite*, Gur e Iosa Criosd an Dia fior agus iomlan, tha e soilleir, ma bheir sibh fainear na gnìomhan agus na miorbhuilean a rinn e ann an laithibh fheòla; an so tha argamaid eile nach gabh cur air chùl a chòmhdach diadhachd Iosa Criosd.—Bha 'n fhairge agus na gaothan umhal dha, thàinig na deamhnabh a mach ás an dream anns an robh iad, fhuair na doill am fradharc, dh'imich na bacaich, chuala na bodhair, labhair na balbhain, bha na lobhair air an glanadh, bha na mairbh air an dùsgadh, bha na daoine tinn' air an leigheas. O, cò b'urrainn so a dheanamh ach Dia, mar dh'fhaodas sibh fhaicinn, (Mata xxvii. 54.) Ach faodaidh sibh a radh, gu'n d'rinn na h-Abstoil miorbhuilean mòra, agus gidheadh cha bu dée iad. C'uime, tha e fior rinn iad miorbhuilean mòra; ach ciod an t-ainm anns an d'rinn siad iad? Am b'ann 'nan ainm féin, agus le'n cumhachd féin? Cha n-ann, mo chàirdean, tha iad féin 'ag aideachadh a' cheart atharrach sin, (Gnìomh. iv. 10.) Tha iad ag innse dhuibh, nach ann 'nan cumhachd féin, ach ann an ainm agus ann an cumhachd Iosa Criosd. Mar sin (Gniomh. iii. 12—16.) 'Nuair a bha 'n sluagh

uile làn iongantais mu'n ni a rinneadh, Fhreagair Peadar iad ag radh,—" Fhearabh Israeil, c'arson a ta iongantas oirbh mu'n ni so? no c'arson a ta sibh a geur-amharc oirnne, mar gu b'ann le'r cumhachd no ar naomhachd féin a thug sinn air an duine so imeachd?" cha n-ann, cha n-ann, oir tha Peadar ag innse anns an t-seathadh-rann-deug, cia mar a shlànaicheadh e, " Agus tre chreideamh 'na ainm neartaich e an tì so, a tha sibhse a' faicinn, agus a's aithne dhuibh: seadh, thug ainmsan agus an creideamh a ta da thrid, dhasan an t-slàinte iomlan so 'n-ar lathairse uile." Ionnas mar sin, a mhuinntir ionmhuinn, gu'm beil so 'na h-argamaid laidir a chòmhdach diadhachd Chriosd; rinn iad miorbhuilean mòra 'na ainm, agus le chumhachd rinn a dheisciobuil miorbhuilean mòra. Agus leis a so thoilich Iosa deisciobuil Eoin, 'Nuair a chuir Eoin d'a ionnsaidh a dh'fheòirich dheth, " An tusa an tì ud a bha ri teachd, no am bi sùil againn ri neach eile? Fhreagair Iosa agus thuirt e riu, " Imichibh agus innsibh do dh' Eoin na' nithe a ta sibh a' cluinntinn agus a' faicinn: A ta na doill a' faighinn an fhradhairc, agus na bacaich ag imeachd." A nise, tha mi 'g radh, nach b'urrainn na nithe mòra sin a bhi air an deanadh le neach sam bith ach le Dia mòr; agus air an aobhar sin cha n-e mhain gur e Iosa Criosd Mac an duine, ach Mac Dhé, eadhon Dia beannaichte gu siorruidh.

*Ach, sa' cheathramh àite*, Thugaibh fainear gu'm beil aoradh diadhaidh dligheach do Chriosd: A nise tha fhios agaibh, gu'm beil aoradh iomchaidh do Dhia a mhàin. " Deanaibh aoradh dhasan a rinn nèamh, agus talamh, agus an fhàirge, agus na tobraichean uisge.' (Tais. xiv. 7.) Tha aoradh

a mhain iomchaidh do Dhia 'na aonar. A nise, mo chàirdean, tha na h-uile gniomh aoraidh a bhuineas do Dhia an t-Athair, air a thoirt do'n Mhac Iosa Criosd; tha e air aithne do dh'ainglean agus do dhaoine araon aoradh a thoirt dhasan, do dh'ainglean cho math ruinne, "Deanadh uile aingil Dé aoradh dha:" (Eabh. i. 6. Philip. ii. 10.) "Chum do dh'ainm Iosa gu'n lùbadh gach glùn, do nithibh a ta air nèamh, agus do nithibh a ta air talamh," Thugaibh fainear, mo chàirdean, is éigin do nithibh a ta air nèamh, cho math ri nithibh a ta air talamh aoradh a dheanamh do Chriosd; agus a deir Criosd féin, "Tha sibh a' creidsinn ann an Dia, creidibh annamsa mar an ceudna," (Eoin xiv. 1.) Mo chàirdean, le labhairt mu'n dream sin a ta creidsinn ann an Dia, a deir e, "Tha sibh a' creidsinn ann an Dia, creidibh annamsa mar an ceudna."—A nise, mo chàirdean, tha e air aithne dhuinn ùrnaigh a dheanamh ri Criosd, Criosd a chliùthachadh, creidsinn ann an Criosd, urram a thoirt do Chriosd, agus aoradh a thoirt do Chriosd; agus uime sin rinn na naoimh ùrnaigh, ag radh, a Thighearn Iosa, glac mo spiorad, mar a rinn Stephan. Ionnas mar sin gu'm beil sibh a' faicinn gu'm beil aoradh dligheach do Chriosd, araon o ainglean agus o dhaoine, agus uime sin 's éigin gur Dia e.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha geallannan soilleir mu theachd Chriosd fo'n t-Seann Tiomnadh. Cha luaithe a bha 'n duine air tuiteam, na bha Criosd air a ghealltainn. "Ni siol na mna ceann na nathrach a bhruthadh." Roimh-innis na faidhean uile mu'n Mhesiah, *Isaiah*, *Ieremiah*, *Daniel*, *Hosea*, *Malachi*, agus a' chuid eile dhiu, cia cho breugach sa bhiodh e air a chasaid, agus cia cho tàireil sa

bhiodh e air a ghnàthachadh, agus bithidh nas leòir a so a dhìteadh nan Iudhach ana-creideach, agus gu'n deanamh tosdach ann an latha mòr na cunntais. Dh'fhaodainn briathran na'm faidhean ceudna a thoirt dhuibh, ach faodaidh sibh féin am faotainn; rannsaichibh an Seann-Tiomnadh agus gheibh sibh iad uile a' labhairt beagan no mòran mu Iosa Criosd. Mar so dhearbh mi gu soilleir, le sgriobtur soilleir, agus argamaidean do-aicheadh; gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd. Théid mi nis' air m'aghaidh chum an fheum agus a cho-chur aige ruinn féin.

*Fheum.* 1. Bithidh a' *Cheud* fheum air son fiosrachadh a thoirt seachad: ma tha e mar sin gur Dia fior agus iomlan Iosa Criosd: an sin, ge do tha so 'na fìrinn iongantaich do chuid, gidheadh tha i 'na fìrinn fhallain, ge do tha 'n diomhaireachd domhain, gidheadh tha 'n diadhachd fior, gu'n d'rinneadh esan a rinn duine 'na dhuine, fulang le duine, agus air son duine. "Gun amharas," ars' an t-Abstol, "is mòr run-diomhair na diadhachd;" ciod e'n run-diomhair? "dh'fhoillsicheadh Dia sa'n fheoil." (1 Tim. iii. 16.) Gun amharas, gun teagamh idir, run-diomhair mòr, ars' an t-Abstol, "Dh'fhoillsicheadh Dia san fheòil."

Tha na diadhairean a' coimeas feòil-ghabhail Iosa Criosd, ri trusgan air a dheanamh le triùir pheathraichean, agus aon dhiu g'a chaitheadh: mar sin bha làmh aig an triùir phearsa 's an Trionaid ann an trusgan feòla Chriosd, ach is e'n dara pearsa chaith e: b'esan Dia air fhoillseachadh 's an fheòil agus tha so na rùn-diomhair mòr. Agus gu fìrinneach mo chàirdean, is díomhaireachd mhòr do shonas a bhi air a dheanamh na mhallachadh, (Galat. iii. 13.) Dhasan a rinn na h-ainglean, a bhi air a

dheanamh na b'isle na na h-ainglean, (Eabh. ii. 9.) An Cruith-ear a bhi air a dheanadh na Chreutair: dhasan aig an robh saibhreas nan uile ann féin, a bhi air a dheanamh bochd. O! is diomhaireachd mhòr so, an Tì nach urrainn nèamh nan nèamh a chumail, gu'm biodh a ghlòir air a' còmhdach anns na luideagan feòla; gu'n gabhadh an Dia mòr air féin mìr do thalamh: gu'm biodh esan a ta crochadh na talmhuinn air neo-ni, an crochadh air crann-ceusaidh eadar dà ghadaiche: gu firinneach diomhaireachd mhòr; gu'm biodh an Tì a ta deanadh tairneanach anns na neòil, air a chuir 'na laidhe ann am prasaich; gu'n deanadh an Tì a tha riaghladh nan reull, na cìochan a dheothal. O! diomhaireachd mhòr, gu'm biodh Tighearna Abrahaim air a dheanamh 'na Mhac do dh'Abraham; gu'n gabhadh Dia Abrahaim air féin siol Abrahaim, ciod an diomhaireachd a ta so? bha e air a dhealbh ann an innigh a mhàthar, chum's gu'm biodh e air ath-ghabhail do dh'uchd Athar. Air an aobhar sin, a deir an t-Abstol, "gun amharas, is mòr run-diomhair na diadhachd, dh'fhoillsicheadh Dia 's an fheòil." Rinneadh Mac Dhé 'na mhac duine, chum's gu'm bitheamaide mic dhaoine truagha air ar deanamh 'n ar mic Dhé.

*Ach, 'san dara h-àite*, An e Iosa Criosd an Dia fior agus iomlan? Is e so mo dhara comh-dhùnadh, Gur Dia luachmhor Iosa: is mil e anns' a' bheul, maise anns an t-sùil, aoibhneas anns a' chridhe, agus ceòl anns a' chluais. "Rachadh an uile airgead am mugha maille riu, a ta meas na tha do dh-òr anns an t-saoghal cho luachmhor ri aon latha do chomunn maille ri Iosa Criosd"; arsa Morair mòr roimhe so, 'nuair a bha e air a bhuaireadh le airgead.

O! mo chàirdean, is iad buill Chriosd muinntir a's ro shona, is iad sòlasan Chriosd is ro mhillse, is i duais Chriosd a's ro airde, is iad reachdan Chriosd a's ro fhior-ghlaine, is i glòir Chriosd a's ro-mho, is e gràdh Chriosd a's ro fhìrinniche, is e saibhreas Chriosd a's ro luachmhoire, 's esan glòir Dhé, parras nan aingeal, maise nan nèamh, Fear-saoraidh dhaoine ; ann an Eabh. i. 3. goirear an sin dheth, " dealradh glòire Athar," 's esan an seud beartach ann an cisde na glòire, 's esan an nèamhnaid lainnireach, cò sam bith aig am beil e cha n'urrainn e bhi bochd, ach cò sam bith a ta g'a dhìth cha n'urrainn e a bhi beartach.

*Anns an treas àite*, Ma tha Criosd 'na Dhia fior agus iomlan, an sin is iad buill Chriosd a's ro mhò agus a's ro shona de na h-uile ; mas e Criosd aon Mhac Dhé Uile-chumhachdaich, is iad creidich a mhàin nigheanan an Dé Uile-chumhachdaich. Tha sibh a' leughadh mu nigheanan Dhé, ann an Sàlm xlv. 10—13. Is e Criosd an Rìgh, is iad creidich a bhan-rìgh ; is e Criosd am fear-nuadh-pòsda, is iad creidich a bhean-nuadh-phòsda ; is e Criosd an t-Uan, is iad creidich a' bhean, (Tais. xxi. 9.) Ciod a their mi ? tha na h-ainglean ann an glòir ann an staid ro-ghlòrmhor, agus leigibh leam innse dhuibh, tha creidich ann an Criosd na's airde no na h-ainglean, is seirbhaisich iadsan, tha sinne n'ar buill ; is iadsan càirdean an fhir-nuaidh-phòsda, is sinne a' bhean-nuadh-phòsda ; tha 'n glòir phearsanta acasan, tha'n ghlòir ceudna againne, a thaobh brigh, ri Iosa Criosd, " Thug mise dhaibhsan," arsa Criosd, " a' ghlòir a thug thusa dhomsa," (Eoin xvii. 22.) Tha creidich na's dlùithe do'n rìgh-chathair no na h-ainglean ; agus tha so a' labhairt a mach gu h-

iongantach gu'm beil sinn na's airde no na h-ainglean. Ann an Tais. v. tha na ceithir beathaichean na's dlùithe do'n rìgh-chathair no na h-ainglean.

O! mhuinntir ionmhuinn, cia mar a tha creidich air an ardachadh! cia ard a ta sinn air ar deanamh, duslach agus luaithre bhochd a bhi os ceann nan aingeal! agus is e so an sonas a's ro mhò a ta sinn a' faotainn le Criosd a gabhail air féin ar nàduir, a chum ar n-anamannan a shàbhaladh.

A rithist, cha n-e mhàin gur e buill Chriosd is ro mhò de na h-uile, ach is ro shona de na h-uile mar an ceudna: tha ar staid ath-nuadhaichte cho math ann an Criosd is a bha i cho olc ann an Adhamh. O, mo chàirdean, cha robh sinn na bu mhò air ar mallachadh a mach á Criosd, no tha sinn air ar beannachadh ann an Criosd; tha Criosd cho làn beatha, s a bha Adhamh cho làn bàis; tha Criosd cho làn millseachd dhuinn, s a bha Adamh de shéirbhe. Gu firinneach, anaim, ma tha thú 'g radh gur leatsa Criosd; labhraidh mis' a rithist, agus their mi, Anaim tha 'n ni sin agad is mò luach na éirig rìgh; an ni sin a tha ni's mo luach no na h-uile ni a gheall an diabhol do Chriosd, an uair a nochd e dha uile rìoghachdan an domhain. O! sonas nan creideach bochda! "cha n-eil dìteadh sam bith do'n dream sin a th' ann an Iosa Criosd," arsa Pòl, (Rom. viii. 1.) Air an aobhar sin tha iad sona.

*Ach, s a' cheathramh àite*, Is Dia fior agus iomlan Iosa Criosd. An sin, tha sinn a' toirt uaithe so, gu'n robh gràdh agus mathas Dhé do'n chinnedaonna ro mhòr. Gu'n tigeadh Iosa Criosd o nèamh a ghabhail ar nàduir air féin, chum's gu'm biodhamaide 'n-ar luchd-comh-pairt do nàdur na

diadhachd; ghabh Criosd air féin ar nàire, chum 's gu'm biodhmaide 'n-ar luchd-comhpairt d'a ghlòir Is fiach aon bhraon d'a fhuilsan fairge d'ar fuil-ne, agus gidheadh bhàsaich e ar bàs-ne, chum's gu'n tigeamaide beò á bheatha san, dh'fhuilig e an ifrinn againne, chum's gu'm mealamaide a nèamh-san. O! cia cho mòr 'sa ghràdhaich e sinne! Dh'fhuilig e na piantaibh bu ro ghoirte, chum 's gu'm mealamaide na sòlasan is millse. Tha na sgriobtuirean 'ag innse dhuinn gu'n tàinig e san leumnaich, thàinig e le leithed sin do dheagh-ghean, thàinig e san leumnaich; mar a tha fhios agaibh' nuair a dh'imicheas duine san leumnaich faodaidh sibh aithneachadh gu'n bi e le deagh-ghean: thàinig, san leumnaich agus a toirt sithidh, "Feuch, tha e a' teachd a leumnaich air na beanntaibh a' toirt sithidh air na tulaichibh." (Dan. ii. 8.) A' leumnaich, arsa *Gregori*, cia mar sin? C'uime, a deir e, o'n rìgh-chathair do'n bhroinn, o'n bhroinn do'n phrasaich, o'n phrasaich chum a' chroinn-cheusaidh, agus uaithe sin a dh'ionnsaidh na rìgh-chathrach a rithist; b'e so a leum. O! mo chàirdean, o! mo chàirdean, cia mòr a dh'fhuilig Iosa air son creidich bhochda, bha e air a chrochadh air a' chrann cheusaidh air sliabh Chalbhari, chum's gu'n suidheadh e air an rìgh-chathair ann an sliabh Shioin.

*Feum.* II.—*Anns an dara h-àite*, Le dòigh earail; air tùs. Do pheacaich, do dh-ana-creidich, do dhaoine gun ghràs tha beagan fhacal agam ri radh. O! mo chàirdean, o! mo chàirdean, air leam nach urrainn mi gun a dheanamh d'ar taobh-sa, mar a rinn Criosd aon uair a thaobh Ierusaleim, 'nuair a thàinig e'm 'fagus do'n bhaile, ghuil e thairis air.—Gu fìrrinneach, a phecaich, tha do staid 'na staid

guil; is staid thruagh do staid; tha thu a'd laidhe fosgailte do'n uile fhéirg, na h-uile dioghaltas, na h-uile mallachd fo nèamh. O pheacachaibh bochda truagha, nach urrainn dhuibh truas a ghabhail dhibh féin? Gu'n gabhadh Tighearna nèimh truas dhibh. An d'rinn Iosa Criosd tighin o nèamh da'r n'ionnsaidhse a pheacachaibh agus nach tig sibhse a mach ás bhur peacadh gu thighin a dh'ionnsaidh Chriosd. An tàinig Criosd o uchd Athar, agus a rìgh-chathair fhàgail, agus a chrùn, agus a ghlòir uile, gu tighin do shaoghal bochd caillte; agus bàsachadh agus fulang an so air son peacaich bochda chaillte: agus ciod, a pheacachaibh, nach dean so drùthadh sam bith oirbh? Leigibh leam innse dhuibh, a chàirdean, thàinig Criosd do'n t-saoghal, gu'n reuson no crìoch sam bith eile, ach a mhàin a bhàsachadh air son peacaich bhochda. B'e rùn mòr Chriosd peacaich bhochd' a shàbhaladh. Mo chàirdean mur toir sibh creideas dhomhsa, amhaircibh anns an sgriobtur, agus an sin gu cinnteach creididh sibh e, "Is fior an radh so," deir an t-abstol "agus is fiù e air gach aon chor gabhail ris, gu'n tàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach." (1 Tim. i. 15.) Thugaibh fainear, mo chàirdean, thàinig e do'n t-saoghal a thearnadh pheacach. Chrochadh Criosd air a' chrann-cheusaidh, agus bha e 'ann am péin uine mhòr ionnas gu'n do ghlaodh e 'mach, "mo Dhia, mo Dhia, c'arson a thréig thu mi?" agus air cromadh a chinn da, thug e suas a spiorad: agus mar sin bhàsaich e air a' chrann-cheusaidh, a chum peacaich a thearnadh: b'ann air son pheacach bochda a bha na h-uile cruaidh-chas, na h-uile uireasbhuidh na h-uile deuchainn agus fulangasaibh ris an do thachair e; b'ann air sgàth

peacaich bhochd a bha e. Dh'fhuilig Criosd an truaighe agus a bochdainn so uile air son pheacach ; agus nach àill leibhse ar mionnachadh, agus ar misg, agus ar n-aingidheachd fhàgail, air son Chriosd ? oir tha e féin ris a' ghearan so nuair a tha e 'g'radh, " Gidheadh cha n-àill leibh teach a m' ionnsaidhse, chum gu'm faigheadh sibh beatha." (Eoin v. 40.) Agus a deir Dia ann an àite eile, " C'arson a bhàsaicheas sibh' O thaigh Israeil ?" O ! an latha brònach, brònach, a tha teachd oirbh ! cionnas is urrainn duibh so a fhreagairt fa chomhair Dhè Uile chumhachdaich, gu'n deanadh Iosa Criosd, Rìgh nan rìgh, teachd do'n t-saoghal, agus e-féin a thilgeil sìos cho mòr, gu bhi ann an staid shuaraich, agus gidheadh nach deanadh so drùthadh air bith oirbhse ? O! cò ghabhas truas dhibh an uair a bhitheas sibh air ar damnadh, an uair a bitheas sibh ag ulfhartaich agus a' beucaich ann an ifrinn, nach gabhadh truas dhibh féin ? Och air sgàth an Tighearna, thugaibh fainear gu'n tigeadh Dia agus gu'n gabhadh e ar nàdur, agus gu'n gabhadh e ar luideagan, chum's gun caitheamaide a chulaidh-san ; agus ciod, am fearr leibh fuireach ann bhur peacannan agus bàsachadh, na teachd a' dh'ionnsaidh Chriosd air son beatha ? O ! a pheacaich, air sgàth an Tighearna, cuir dhiot do luideagan bochda, chum gu'm faod thu a chulaidhean ionmhuinn-san a chuir ort.

Leugh mi mu Alasdair Uaibhreach, an uair a thigeadh e' chum baile a ghlacadh, bu ghnà leis coinneal a lasadh agus a chur suas, agus na'n géilleadh iad mu'n rachadh a choinneal sin ás, bhiodh tròcair aca, ach ma sheas iad a mach gus an rachadh a' choinneal as cha'n fhaodadh dùil a bhi aca

ri ni sam bith ach crochadh, tarrainn, agus an spionadh 'nan ceithreamhnan, O! mo chàirdean, tha Criosd a' cur suas coinnle dhuibhse, agus ma's àill leibh tighin a staigh an diugh, bithidh tròcair agaibh, no mar tig cha bhi aon tròcair. Na'n deanadh na h-uile aingeal agus naomh air nèamh tuiteam air an glùinibh, agus a ràdh, Och! a Tighearna, deònaich do'n creutair bochd so aon bhraon do thròcair air a shon, cha bhiodh suim air a gabhail dheth, cha n éisd an Tighearn iad an deigh do latha na slàinte dol seachad: agus uime sin, air sgàth an Tighearn, thugaibh fainear gu'm beil binn air a thoirt amach air daoine, cha n-e mhàin air son meud an cionnta, ach air son an lunndaireachd ma an ceudna; faodaidh daoine dol am mugha air son a bhi 'nan séirbhaisich neo-tharbhach, cho math is air son a bhi nam peacaich a ta gràineil. Air leam gu'm bu chuidhe dhuibh urrad thlachd a ghabhail anns na h-àintean sin a ta ceangal naomhachd, is anns na geallaidhean sin a ta toirt dearbh-chinnt air sonas; ma dh'fhàgas latha na tròcair sibh gu'n ghràs, gheibh latha a bhreitheanais sibh gu'n chainnt; ge do dh'fhaod sibh cur an aghaidh a breitheanais a ta e cur fa'r comhair, gidheadh cha n-urrainn dhuibh gu bràth cur an aghaidh a' bhreitheanais a leagas e oirbh: cha n-eil dòigh air seasamh fa chomhair Chriosd, ach le seasamh ann an Criosd. Cha n-eil eagal air daoine ain-diadhaidh roimh fhéirg, a chionn nach eil iad a mothachadh féirge; do bhrigh gu'm beil am peacadh gu'n pheanas a bhi air a dheanamh air, tha iad a' saoilsinn nach eil aon pheanas air son am peacannan; do brìgh gu'm beil esan a dol air aghaidh ga'n caomhnadh, tha iadsan a dol air an aghaidh g'a bhrosnachadh-san; mar a tha esan a' cur r'am beatha, tha iadsan a' cur

r' a n ana-mhiannaibh; a chionn gu'm beil esan ro thròcaireach, bithidh iadsan ro pheacach; a chionn gu'm beil esan ro mhath, bithidh iadsan ro olc; a chionn gu'm beil ceartas a dùnadh a shùl, tha daoine a saoilsinn gu'm beil e dall; a chionn nach eil e toirt achmhasan dhaibh air son am peacannan uime sin tha iad a' saoilsinn gu'm beil e gabhail tlachd dhiù 'nam peacannan. Diolaidh ceartas, co-stri na tròcair a chaidh a mhi-ghnàthachadh: mar is faide a ghiùlaineas Dia leis, gu'n leasachadh fhaotainn, is ann is goirte a bhuaileas e an uair a thig e chum breitheanais.

O! a pheacaichibh, ge do tha faighidin Dhé buan, cha n-eil i bith-bhuan; mar eil sanas air a thoirt dhuibh le gunna-caiseamachd Dhé, bithidh sibh air bhur caitheadh; mar is faide a ta Dia a toirt mu'n cuairt a làimhe, is ann a's truime a bitheas a' bhuille an uair a thig i; "thug mi dh'i ùine gu aithreachas," ciod a leanas? "feuch, tilgidh mi i ann an leabaidh, agus iadsan a tha deanamh adhaltrannais rithe ann an àmhghar mòr," (Tais. ii. 21, 22.) An latha a thòisicheas ann an tròcair faodaidh e crìochnachadh ann am breitheanas. Tha Dia tosdach cho fhada is a leigeas ar peacannan leis a bhi sàmhach: ach bitheadh fios agaibh, gu'm beil aig Dia soithichean féirge air an lionadh de chorraich, air son soithichean féirge air an ullachadh chum sgrios: mur dean tròcair Dhé sibhse a tharrainn gu h-aithreachas, fuadaichidh breitheanas Dhé sibh gu sgrios: cha bhi fairge an damnaidh air a deanamh blasda le braon de thruacanas.

O, a pheacachibh, an dara cuid iarraibh a mach Slànaighear a chum bhur saoradh o fhéirg Dhe, no faighibh a mach gualainn gu'ur giùlan suas fo fhéirg Dhé. O, gu'n tugadh sibh fainear bhur sligheach-

an; nach dubhairt Dia 'na fhacal tre shéirbhiseach Pòl, nach téid fear anacainnt, no misgear, no fear striòpachais, no adhaltranaiche, a steach do rìoghachd nèimh? agus mar so tha cuid dhibhse; tha fios aig Dia air, agus tha fios aig bhur cogaisibh féin air, agus gidheadh tha sibh ri brionnal baoth ruibh féin, agus a' labhairt sìth ruibh féin, 'nuair nach eil Dia a' labhairt aon fhacal sìth ruibh. O, a pheacaichibh, smuaintichibh uime so mu'n dùin sloc an dubh-aigein a bheul oirbh: O, na deanaibh ni's faide Dia agus bhur slàinte féin a dhearmad, "Cionnas a théid sinne ás, ma ni sinn dimeas air slàinte cho mòr:" (Eabh. ii. 3.) Ma ni sibh dimeas air an t-slàinte mhòir, cha n-urrainn dhuibh dol ás o'n damnadh mhòr; mar a deir Asaph "Smuainichibh a nis' air so, sibhse nach cùimhnich Dia; air eagal gu'n reub mi ás a' chéile gu'n neach ann a theasairgeas." (Salm L. 22.)

*Anns an dara h-àite,* A chreideachaibh, leigibh dhomh a guidhe oirbhse seasabh daingean, agus a chumail gu daingean an ni a ta agaibh cheana. "Bi-sa fìrinneach gu bàs, agus bheir mise dhut crùn na beatha." (Tais. ii. 16, 25.)—Tha crùn aig air son luchd-ruith, ach mallachd air son luchd-ruith air falbh. Mar a tha sibh ag amharc air son sonais cho fada sa bitheas bith aig Dia air nèamh: mar sin tha Dia ag amharc air son naomhachd cho fada sa tha bith agaibhse air talamh.—"A mheud 's a shiùbhlas a réir na riaghailt so, sìth orra, agus tròcair air Israeil Dé." (Galat. vi. 16) Gu imeachd ann an ceum air bith eile air talamh, cha n-eil ann ach dol air seacharan air bhur slighe do nèamh: am feadh a ta sibh air an taobh so do shiorruidheachd, is éigin duibh slat rìoghail nan gràs a chumail n'ur làmhan, gus an cuir Dia crùn na glòire air bhur

ceannsa: is e so an daoimean lainnireach a tha air a chur ann an crùn an abstoil. " Chòmhraig mi an deagh chòmhrag, chrìochnaich mi mo thuras, ghleidh mi an creideamh." (2 Tim. iv. 7.) O chreidich! bithidh e' na shonas, 'na ghlòir, 'na urram dhut latha eile, ma bhitheas tu air t-fhaotainn fìrinneach anns an latha so. O na tionndaibh bhur cùil air firinnean Dhé, mar a rinn tuilleadh 'sa chòir, n'ur laithibh-ne; chaidh iad o aon aidmheil chum na h-uile, gus an tàinig iad fa dheireadh o' na h-uile aidmheil, gu bhi gu'n aidmheil idir: bha toiseach an duine sin ann an cealgaireachd, da'n deireadh tuiteam air falbh: caoin-shuarachas mu dhiadhachd is e sin an ath cheum gu tuiteam air falbh o dhiadhachd.

O! na deanaibh 'na cloich thuislidh esan a rinn Dia 'na chloich air son togail: mur dean slabhraidh òir an dleasanais bhur cumail, ni slabhraidh iarruinn an dorchadais bhur ceangal; ma mhi-bhuilicheas sibh bhur saorsa ann an aon saoghal, caillidh sibh bhur saorsa ann an saoghal eile; nam biodh sibh air deanamh uiread chogais ann bhur saorsa, is a bha do shaorsa agaibh air son bhur cogais, bhiodh a chùis gu math. Cha robh an t-anam sin riamh air a thoirt an dàimh ri Criosd, nach robh riamh air a choisrigeadh do Chriosd; cha n-eil dòigh air duais an t-sonais a ghlacadh, as eughmhais réis na naomhachd a ruith.

O! air sgàth an Tighearna, na toisichibh anns an Spiorad, agus crìochnachadh anns an fheòil. O na cuiribh bhur làmh ris a' chrann, agus amharc 'n'ur deigh; na bithibh fior do dh-athair nam breug, agus breugach do dh-Athair na firinn, cumaibh dlù ri Mac Dhé, ri facal Dhé, ri òrduighean Dhé; ri latha Dhé, ri ministearan Dhé, ri sluagh Dhé, agus bithidh sibh tearuinte. " Agus na sgìthichibh do mhath

a dheanamh : oir ann an àm iomchaidh buainidh sibh, mur fannaich sibh." (Galat. vi. 9.) Trusaidh mi suas na h-uile leis an ràdh sin aig Ignatius, " Iadsan a chumas dlù riu-san nach eil a' cumail dlù ris an fhìrinn, cha sealbhaich iad gu bràth rìoghachd Dhé."

---

## AN T-ATHAIR SIORRUIDH.

" *Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. .v. 16.

TEAGASG, — *Gu'm beil* IOSA CRIOSD *neo-chrìochnach agus ro ghràdhach.*

Is e'n duine òirdheirceas a' chreutair, is e an naomh òirdheirceas an duine ; is e gràs òirdheirceas an naoimh, is e glòir òirdheirceas a' ghràis.

Tha mi nis' a dol air m'aghaidh chum a cheathramh ainm. agus is e sin an T-ATHAIR SIORRUIDH ; air son so faicibh Isaiah ix. 6.

A mhuinntir ionmhuinn, dh'fheuch sinn dhuibh o'n treas ainm, AN DIA NAOMHA gu'm beil Iosa Criosd'na Dhia fìor agus iomlan,'na Dhia Cumhachdach, cumhachdach maille ri Dia, cumhachdach mar Dhia, an Dia mòr, agus cumhachdach ; ach a nis tha 'n ceathramh ainm so ga chumail a mach gu bhi 'na Athair : cha n-e mhàin 'na Athair, ach 'na Athair Siorruidh ! " An t-Athair Siorruidh."

An earrann chòmhdaich a leagas mi sìos o'n ainm so, is e so, Gur e Dia ann an Criosd Athair siorr-

uidh a' chreidich.—Chum's gu'n soilleirich mi suas a phuinc so, leagaidh mi sios na fìrinnean sin.

*Air tùs*, Gu'n d'rinn Dia ann an Criosd an t-Athair Siorruidh e féin a ghintinn annainne, agus sinne ann-san ; 's esan araon "ceannard agus fear-crìochnaichidh ar creideimh," (Eabh. xii. 2.) S'e ceannard agus fear-crìochnaichaidh ar n-aoibhneis uile, ar siothchaint uile, ar beatha uile, ar slàinte uile : tha e 'na Athair a sior-ghintinn agus d'a thoirt féin a mach annainn ; tha a sholus annainn, tha a' ghràdh-annainn, tha a nàdur annainn, tha a ghliocas annainn, tha a chumhachd agus a neart annainn : "as a làn-san fhuair sinne uile, agus gràs air son gràis," (Eoin. i. 16.) Sinne creidich a bha anns an àm a chaidh seachad, tha sinn ann anns an àm a ta làthair, agus anns an àm rì teachd : sinne a bha ann, sinne a ta ann, sinne a bitheas an deigh so, gheibh sinn a lànachd-san. Agus air an aobhar sin, goirear dheth, an t-Athair Siorruidh.

'S esan a' Ghrian, is sinne na gathan ; 's esan an Tobar, is sinne na sruthanan ; 's esan an Fhreumh, is sinne na geugan ; 's esan an Ceann, is sinne na buill ; 's esan an t-Athair, is sinne a chlann. Agus uaithe so tha e, gu'n goirear a ghineil-san do chreidich : "Is sinn gineil Dé": ars' an t-abstol.

Anns a' chruthachadh thug Dia sinn dhuinn féin, ach anns an t-saorsa thug se e féin dhuinne ; tha e 'na chaoimhneas na's mò a bhi air iompachadh na bhi air a chrùthachadh; seadh, tha e fada na's fearr a bhi gu'n bhith idir no bhi gu'n bhith nuadh ; is iad na nuadh-chreutairean a mhàin a ta 'nan òighreachan air an nuadh Ierusaleim.

*Anns an dara h-àite*, Tha Dia ann an Criosd a

gairm a chloinne uile le ainm féin:—tha e cur ainm féin orra.

Am beil sibh a' toirt fainear, mo chàirdean, " Sgrìobhaidh mi ainm mo Dhé orra," ann an Tais. iii. 12. Tha na naoimh air an gairm diadhaidh o Dhia; Criosdaidhean o Chriosd; spioradail o'n Spiorad; agus nèamhaidh o nèamh, do bhrìgh gu'm beil an caithe-beatha an sin, do-bhrìgh gu'm beil an Ceann an sin, agus gur òighreachan iad air nèamh.—Mar sin tha na h-aingidh air an gairm diabhlaidh, o na deamhnaibh agus an sluagh mallaichte, o na mallachdan; agus saoghaltaich, o'n t-saoghal; agus peacaich, o'n pheacadh. O an t-eadar-dhealachadh mòr a tha eadar ainmeannan nan naomh agus ainmeanna nan aingidh!—Goirear coin do na h-aindiadhaich, nathraichean nimhe, mucan, droighin agus madraidh allda, a tha 'g imlich suas, agus a' deothal fuil nan neo-chionntach; ach goirear seudan do na naoimh, ionmhasaibh, rìghribh calmain, lilidhibh, agus oighreachan air rìoghachd na glòire; agus uaithe so tha e, gu'n d'rinn cuid do dhaoine matha tuilleadh uaill 'nan ainm Criosdaidh, no 'nan ainm iompaire; agus a smuainich e bhi na urram bu mho a bhi 'na bhall do Chriosd, no bhi na rìgh air rìgh-chathair, na urram bu mhò a bhi na aon do mhuinntir bheag Chriosd, na 'na aon de mhuinntir mhòr an t-saoghail. Da rìreadh, mo chàirdean, is fearr cridhe glan na òighreachd mhòr, is fearr naomhachd an leth a staigh na sonas an leth a muigh; is fearr Criosd gun urram na urram gun Chriosd; is fearr diadhachd as ugmhais soirbheachaidh na soirbheachadh as eugmhais diadhachd; is fearr mathas ás eugmhais mòralachd na mòralachd ás eugmhais mathais.—Is e so an dara.

*Ann 's an treas àite*, Tha Dia ann an Criosd 'na Athair a tha caomh agus làn de thruacantachd a thaobh a chloinne: an uair a bha sinne làn fala, an sin bha esan làn de thruacantachd: tha Criosd na's caomhala mu chorp diomhair, na bha e mu chorp nadurrach; dh'fhuilig e d'a chorp nadurrach a bhi acrach, a bhi tartmhor, a bhi sgìth, crochadh air a' chrann-cheusaidh, fhiul a dhortadh air a' chrann-cheusaidh, fulang air a' chrann-cheusaidh, a bhi air a lot agus air a tholladh le tàirnibh air a' chrann-cheusaidh. O chaidh e tre an fhuirneis a chum sinne a chumail ás na lasraichean. Ach a nise thugaibh fainear, mo chàirdean, air son a chorp diomhair, O cia cho caomh is a tha e! Tha e g'an gràdhachadh, tha e gabhail truais dhiù, tha e 'g amharc orra le tlachd, tha e g'an giùlan 'na uchd, agus d'am fulaisgeadh air a ghlùinean. O isiadsan maise a shùilean, aoibhneas a chridhe; cha n-urrainn e fhulang a bhi faicinn eucoir g'a dheanamh orra, a bhi faicinn ainneart g'a dheanamh orra agus air am mi-ghnàthachadh, tha na h-uile buille a gheibh iadsan a' dol gu ruig a dhearbh chridhe; "A Shauil, a Shauil, c'arson a ta thu 'g am gheur-leanmhuinnse?" Tha sibh a' faicinn cia cho caomh 'sa tha Criosd ma chorp diomhair. Is e so Ionas againne, a thilg e-féin do dh-fhairge féirg' Athar, chum sinne a shaoradh o sgrios, agus dh'fhosgail e geatachan nèimh chum sinne a leigeil a steach do shlàinte.—Is e so an treas.

'*S a' cheathramh àite*, Is Athair Dia ann an Criosd e a tha tasgaidh suas air son a chloinne: tha e toirt dhaibh nieigin ann an sealbh, ach sùil ri tuilleadh ri shealbhachadh á so suas, beagan ann an làimh, agus cuibhrionn mhòr ann an dòchas.

*Anns a' cheud àite,* Tha e toirt dhaibh ni eigin ann an làimh! tha e cur a mach air ar son, tha e toirt dhuinn an àilidh a tharrainn ar n-anail ann, agus an talamh gu gluasad air; tha e toirt dhuinn na gréine, a' ghealach, agus na reulltan, gaoth, uisge, agus teine: tha e toirt dhuinn iasg na fairge, beathaichean na talmhuinn, agus eunlaith an adhair. —Tha 'n duine bochd a' tighin beò le bàs; tha ar beatha nadurrach air a coimhid le bàs a' chreutair, agus ar beatha spioradail le bàs ar Slànaighear ionnas gu'm faod mi râdh, gu'm beil sinn a' tighin beò lė bàs. Is e dleasanas duine seirbhis a dheanamh do Dhia, o'n rinn Dia an saoghal uile chum seirbhis a dheanamh dhasan, mar thuirt an t-Abstol, "A tha toirt duinn nan uile nithe gu saibhir r'am mealtainn." (1 Tim. vi. 17.) Thugaibh fainear, cha n-e mhàin gu'm beil e toirt duinn cuid do nithe ach na h-uile nithe; cha n-e mhàin na h-uile nithe, ach nan uile nithe gu saibhir r'am mealtainn.

*Anns an dara h-àite,* Is Athair Dia ann an Criosd a tha tasgaidh suas air son a chloinne. "Cia mòr do mhaitheas, a thaisg thu dhaibhsan d'an eagal thu!" tha Daibhidh a gabhail iongantais dheth, (Salm xxxi. 19.) "Cia mor do mhaitheas a thaisg thu!" Thugaibh na briathran mar an ceudna fainear. "O so a mach taisgear fa'm' chomhair crùn fireantachd." (2 Tim. iv. 8.) Ciod, a mhàin air do shonsa a Phòil? Ni-headh, cha n-ann air mo shonsa mhàin, "ach dhaibhsan uile mar an ceudna leis an ionmhuinn a theachdsan."—Mar sin a rithist, "cha n-fhaca sùil, agus cha chuala cluas, agus cha tàinig ann an cridhe duine." (1 Cor. ii. 9.) C'arson, mo chàirdean, ciod e so nach faca sùil, nach cuala cluas, agus nach tàinig ann an cridhe duine! C'uime, thugaibh fai-

near—" Na nithe a dh'ullaich Dia dhaibhsan aig am beil gràdh dha."—O mhuinntir ionmhuinn, tha Dia a' toirt d'a chloinn a chuibhrionn a's ro fhearr a chuibhrionn a's ro shaibhire a chuibhrionn a's ro mhò: is leosan na h-uile nithe, is leosan beatha, is leo bàs, is leo nithe a ta làthair, agus is leo nithe a ta ri teachd; is leo Dia, is le Criosd, is leo an Spiorad, is leo nèamh, agus ciod tuilleadh is urrainn a bhi aca? Tha Dia a' toirt d'a chloinn anns an t-saoghal so talann de ghràs, agus anns an t-saoghal ri teachd talann de ghlòir: caithidh iadsan crùn Chriosd shuas, a ghiùlaineas a chrann-ceusaidh a bhos. (1 Corint. iii. 21—23.)

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha Dia ann an Criosd a dion agus a seasamh a chloinne o' n nàimhdean, agus o Shàtan, agus o'n pheacadh, o'n t-saoghal, o'n mhallachadh, agus o'n dara bàs, ni is e ifrinn, " An tì a bheir buaidh cha chiurrar leis an dara bas e" (Tais. ii. 11.) Faodaidh creideach buile a' bhàis a mhothuchadh, ach cha mhothaich e gu bràth găth a' bhàis; faodaidh an ceud bhàs a chorp a thoirt gu truailleachd, ach cha toir an dara bàs anam gu bràth chum damnaidh: ge do dh fhaodas e bhi beò gu bàsachadh, bàsaichidh e bàs a thig beò; an tì a ta chòmhnaidh ann an Criosd, cha ghabh e comhnaidh gu bràth ann an ifrinn. Tha Dia a dion a chloinne o na h-uile eucoir agus ainneart. " Cha do leig e le duine sam bith eucoir a dheanamh orra, agus smachdaich e rìghrean air an son." Salm cv. 14. Guidheam oirbh, thugaibh fainear gu math an labhairt, a' chàirdean, ma leagas rìghrean air na naoimh làmhan an fhoirneart; leagaidh Dia air rìghrean làmhan an dioghaltais. Smachdaichidh e rìghrean air an son: ma ni rìgh-

rean eucoir air na naoimh bhochd' air son Chriosd, smachdaichidh Criosd rìghrean air son nan naomh; mar sin a deir facal Dé. "Iadsan a tha nan dée an làthair dhaoine, cha n-eil annta ach daoine an làthair Dhé." Ma thilgeas daoine naoimh do phrìosan air son an diadhachd, tilgidh Dia *iadsan* do dh' ifrinn air son an aingidheachd. "Oir dh'ullaicheadh Tophet o shean; eadhon air son an rìgh tha sin air ullachadh" (Isa. xxx. 33.); dìreach mar gun abradh am Faidhe co-shoilleir, gu'm b' ann gu h-araid air son daoine mor a bha ifrinn air a h-ullachadh.

O mo chàirdean, tha ifrinn air a h-ullachadh air son dhaoine mòra cho math ri daoine suarach. Iadsan air am beil Dia a buileachadh thròcarean mòra ma mheudaicheas iad ann an droch-bheartan mòra, cuiridh Dia peanas mòr an gnìomh orra. Cionnas a bhios iadsan comasach air an cinn a thogail suas an làthair Chriosd, a tha togail suas an cinn 'na aghaidh-san? "Sheas rìghrena na talmhuinn suas, agus chruinnicheadh na h-uachdarain an ceann a chéile, an aghaidh an Tighearna, agus an aghaidh a Chriosd," (Gniomh. iv. 26.) Bheir Criosd binn air na h-uile binn a th' air dol seachad. An tì a their "Thigibh, a dhaoine beannaichte," their e mar an ceudna, "Imichibh uam, a shluagh mallaichte." Is e so an cùigeamh.

*Anns an seathamh àite*, Is Athair Dia ann an Criosd a ta teagasg, agus ag oileanachadh a chloinne:—"Agus bithidh do chlann uile air an teagasg leis an Tighearn;" (Isa. liv. 13.) Bithidh uile chlann Dé air an teagasg le Dia; tha Dia a teagasg a chloinne uile; agus ciod a tha e teagasg

dhaibh? C'uime, am measg nithe eile tha e teagasg g'a chloinn na seà leasain so.

*Anns a' cheud àite*, Tha e teagasg dhaibh iad féin àicheadh. Leagaidh fior chreideach sìos anamhiannan air àithne Chriosd, agus a bheatha air son Chriosd.

*Anns an dara h àite*, Tha Criosd a' teagasg dhaibh a bhi toilichte. An so tha leasan diadhaidh eile a tha Criosd a' teagasg d'a chloinn. Dh'fhòghluim Pòl an leasan so, mar thuirt e féin "Oir dh'fhòghluim mi, ge b'e staid am beil mi, a bhi toilichte." (Phil. iv. 11.) Bithidh creideach toilichte fearg duine a ghiùlan air *son an Tì*, a ghiùlain fearg Dhé air a *shonsan*.

*'S an treas àite*, Tha Diomhanas a' chreutair; a'teagasg dhuinn, gur diomhanas na h-uile nithe a ta bhos, agus cràdh spioraid.

*Anns a' cheathramh àite*, Olcas a' pheacaidh.

*Anns a' chùigeamh àite*, Cealgaireachd a' chridhe. Ier. xvii. 9.

*Anns an t-sheathamh àite*, An t-eòlas ceart air féin.

O! Chriosdaidhean, an dh'fhòghluim sibhse na leasain so? An sin bitheadh bhur n-uile ghniomharra coltach ri Criosd agus gluaisibh mar a ta esan agaibh 'na eiseimpleir; chaith e bheatha a' teagasg dhuinne cia mar a chaitheamaid ar beatha, agus bhàsaich e a theagasg dhuinne cia mar a bhasaicheadh sinn; an tì nach lean eiseimpleir beatha Chriosd, cha bhi e gu bràth air a shàbhaladh le feartan bàis Chriosd. Mar is *esan* an fhreumh air am beil an duine naomh' a fàs, mar sin is e an riaghailt leis an dearbhair an duine naomh': mar bi e 'na lorg Iacob dhutsa ga'd threròachadh do

nèamh, cha bhi e gu brath 'na fhàradh Iacob dhuts gu d' thogail suas do nèamh. Bu chòir dhuinn a bhi cho toileach a bhi air ar riaghladh le Criosd, is a tha sinn cho toileach a bhi air ar sàbhaladh leis. Rinn Dia aon Mhac coltach ris na h-uile, chum 's gu'n deanadh e a mhic uile coltach ri aon. Mar e beatha Chriosd do chuibhrionn, tha thu màrbh ann am peacadh agus ann an eu-ceartaibh, agus mar sin b'fheumail dut a ghuidhe gu'n cluinneadh tu guth Mhic Dhé, agus gu'm bitheadh tu beò, agus cha n-ann dhut féin, ach dhàsan a dh'fhuilig am bàs agus a dh'éirich a rithist (Eoin v. 25.) Is e so an seathamh.

*Anns an t-seachdamh àite*, Is athair Dia ann an Criosd a ta cur air a chloinn uile, iomhaigh ion-mhuinn Iosa Criosd: tha iad coltach ris gu ruig an fhior bheatha; mar a bha air a ràdh mu chlann Chonstantine, bha iad coltach ri'n athair gu ruig a bheatha.—Mar sin faodaidh sinn a radh mu chreid-ich, tha iad coltach ri Criosd gu ruig a' bheatha: cha n-fhuilig Dia do dhuine air bith trusgan seirbhis Chriosd a chaitheadh aig nach eil coltas Chriosd 'san taobh a staigh dheth. "Ach air bhi dhuinne uile, le aghaidh gu'n fhalach; ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna, tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-iomhaigh ceudna, o ghlòir gu glòir, mar le Spiorad an Tighearna." 2 Cor. iii. 18.

O mo chàirdean! ciod an seud òirdheirc a ta ann an gràs! Tha Tighearna nan gràs a' gairm glòir dheth. "O ghlòir gu glòir," is e sin, o aon tomhas gràis gu tomhas eile; is e gràs glòir a' cath-achadh, agus glòir is gràs e air buadhachadh: gràs is glòir e air toiseachadh, agus glòir is gràs e air a dheanamh foirfe; is e gràs an ceud cheum do

ghlòir, is e glòir an ceum a's ro airde de ghràs ; is e gràs am fros, is e glòir am blàth ; is e gràs am fainne, is e glòir an daoimean lainnireach anns an fhainne ; is e gràs an naoidhean glòrmhor, agus is e glòir duine foirfe a' ghràis : is e gràs an t-earrach, is e glòir am foghar. Is e anam an duine a chiste, is e gràs Dhé an seud ; tilgidh Criosd air falbh a chiste far nach faigh e an seud. An tì a dh'aisig sinne anns an iomhaigh, aisigidh e sinn a chum iomhaigh féin. Is e so an seachdamh ni sònraichte.

*Anns an ochdamh àite,* Is Athair Dia ann an Criosd nach bàsaich gu bràth ; tha aithrichean eile màrbh agus air imeachd, tha ar n-Athair Abrabam màrbh, tha ar n-Athair Isaac, màrbh tha ar n-Athair Iacob màrbh, agus tha dream eile màrbh agus air imeachd. O ! ach Dia, ann an Criosd is Athair e bhitheas beò gu siorruidh, a gràdhaicheas gu siorruidh, a rìghicheas gu siorruidh. 'S es-an Athair na siorruidheachd, ann an siorruidheachd, o shiorruidheachd gu siorruidheachd, (Gnà. viii. 22—30.) Bha e ann do ghnàth, tha e ann do gnàth, agus bithidh e ann do ghnàth, agus cha n-urrain gun e bhi ann do gnàth, (Tais. i. 8.) Is e Criosd an tì ceudna roimh aimsir, ann an aimsir, agus an deigh aimsir, (Eabh. xiii. 8.) " Iosa Criosd an dé, agus an diugh, agus gu siorruidh an tì ceudna. Oir is ann uaithesan agus tridsan, agus air a shonsan, a ta na h-uile nithe." Rom. xi. 36.

*'San naoitheamh àite.* Is Athair Dia ann an Criosd a ta smachdachadh a chloinne : na h-uile a's ionmhuinn le Dia smachdaichidh e, ged nach toigh leis a bhi smachdachadh. Bha aon Mhac aig Dia as eugmhais peacaidh, ach cha robh mac idir aig' as eugmhais doilghios ; bha aon Mhac aig as eugmhais truaillcachd, ach cha robh mac idir aig as eug-

mhais smachdachaidh. "Oir an tì a's ionmhuinn leis an Tighearn, smachdaichidh se e, agus sgiùrsaidh e gach mac ris an gabh e," (Eabh. xii. 6.) "Mheud as is ionmhuinn leam, cronaicheam agus smachdaicheam," (Tais. iii. 19.) Tha àmhgharan nam beannachd dhuinn, an uair a bheannaicheas sinn Dia air son nan àmhghar; tha Criosd ag innse dhuinn, Gur éigin do'n tì a bhitheas 'na dheisciobul dhasan, e féin àicheadh, a chrann-ceusaidh a thogail, agus esan a leantainn," (Mata xvi. 24.) Tha féin cheithir fillte ann, a's eigin a bhi air àicheadh air son Iosa Criosd, air neo cha n-urrainn dhuibh a bhi air ar gairm na'r deisciobuil dhasan.

(1.) Féin pheacach. (2.) Féin-nàdurrach. (3.) Féin-fhìreantachd. Agus (4.) Féin bhuannachd.

Tha Féin-pheacach ri bhi air a sgrios, agus tha féin-nàdurrachd, ri bhi air àicheadh, cha n-urrainn dhuinn sinn féin a mhealtainn gus an àicheadh sinn sinn féin; tha Dia cho fada o bhualadh a chloinne air son neo-ni, is a tha e o bhualadh a chloinne gu neo-ni.

*An Co-chur*, Am beil e mar sin gur e Dia ann an Criosd Athair Siorruidh a' chreidich? O, an sin, ciod am math a ta cho milis ri Criosd! agus ciod a ta na olc cho mòr ris a' pheacadh? O gràdhaichibh Criosd nas mò, agus fuathaichibh am peacadh na's mò: tha Criosd a' toirt beatha maille ris; beatha ghràis, beatha chomhfhurtachd, beatha ghlòire, ach a ta peacadh a' toirt bàis maille ris, bàs cuirp, bàs anma, bàs an so, agus bàs an deigh so. O tha fuil Chriosd a' labhairt nithe a's fearr na fuil Abeil; tha fuil Abeil a' glaodhaich air son dioghaltais, ach tha fuil Chriosd a' glaodhaich air son tròcair. 'S esan an nèamhuaid ro luachmhor, air



son do reic an ceannaiche beartach na bha aige, agus cheannaich e i, agus a fhuair tuilleadh aoibhneis anns an neamhnaid so, na bha aige riamh leis na h-uile ni a bha e sealbhachadh roimhe. O air an aobhar sin leigibh leam a ghuidhe oirbhse a ta 'n 'ur cloinn dhasan, esan a ghràdhachadh agus seirbhis a dheanamh dhasan : 's esan bhur *n-Athair Siorruidh*, uime sin deanaibh a thoil air thalamh, mar tha na h-ainglean a' deanamh air nèamh ; cha n-urrainn duibh gearan nach faigh sibh tròcair; bha e cho math dhuibh, is nach robh easbhuidh oirbh ann an ni air bith, agus am bhi sibhse gann dhasan anns gach ni.

"Bheir mac onoir d'a athair, agus seirbhiseach d'a mhaighistir, ma's Athair mise ma ta, c'àit' am beil m'onoir ? agus ma's maighistir mi, c'àit' am beil m'eagal ?" (Mal. i. 6.) Mar athair, is amhail a bhios urram air a thoirt dhasan air son a mhathais. O ciod e am beagan sin a ta e 'g iarraidh oirbh, ris an ni sin a tha e toilltinn uaibh ! mar eil urram dligheach dhasan, na biodh e, air a bhuileachadh air ; ma tha e dligheach dha, na biodh e, air aicheadh ; ma tha Dia a' deanamh nithe mòr' air son a chloinne, cha ghabh e ri nithe beag o chloinn féin. Faicibh a' ghaoir a th'aig Dia an aghaidh a chloinne féin. "Cluinnibh O nèamhan agus tabhair éisdeachd O thalaimh !" Ciod an t-aobhar ? "Dh' altruim mise, agus thog mi suas clann, agus rinn iadsan ceannairc a'm aghaidh." (Isa. i. 2.) Mar is dlùithe an dàimh, is ann a's mò a' chomain : tha Criosd ann an dàimh riu mar a tha tighearna ri shéirbhisich, mar a ta athair ri chloinn, mar a ta prionnsa ri iochdarain, mar a ta ceann ri bhuill ; far an dlùithe an dàimh, is ann an sin a's mò am brosnachadh. Tha e na ni na's taitniche ceannair-

cich fhaicinn air fàs 'nan cloinn, na tha e clann fhaicinn air fàs 'nan ceannairceich.

Cò a' mhàthair is urrainn fhulang do na bilibh sin a their a cìochan a fuil a deothal ? O Chriosdaidhean, tha sibh ni's mò aithnichte do Dhia na dream eile, agus uime sin feumaidh sibh esan aideachadh ni's mò na dream eile ; cha n-eil sibh ag amharc ri urrad shoillse o losgadh coinnle is a ta sibh o dhealradh na gréine ; na ri urrad uisge o shileadh an t-soitheach uisge, is o sgaoileadh o chéile neul; dhaibhsan da'n tugadh mòran, iarrar moran uatha. Cha n-eil sùil aig Dia ri mòran far nach eil ach beagan air a bhuileachadh, ni mò a ghabhas e ri beagan far am beil mòran r'a fhaotainn. "Cluinnibh am facal so a labhair an Tighearn 'nur n-aghaidh, O chlann Israeil, Is sibhse mhàin air an do ghabh mi eòlas do dh' uile theaghlaichibh na talmhuinn." (Amos iii. 1, 2.) Dh' àrdaich Dia sibhse os-ceann na h-uile eile, agus uime sin is éigin dhuibhse tuilleadh a dheanamh air son Dhé na dream eile. Bha e na chron mor do Heseciah nach robh a thoirt-air-ais, freagarach do na nithe a fhuair e. O chreideacha, leigibh leam a ghuidhe oirbh mòran a dheanamh, gràdhachadh gu mòr, mòran a thoirt seachad, iomadh ùrnuigh a dheanamh, air dhuibh a bhi faicinn gu'n dh'fhuair sibh mòran.

Trusaidh mi suas na h-uile, le facal comhfhurtachd dhuibhse a chlann Dé. O, mo chàirdean, is e Dia ann an Criosd bhur n-Athair, bhur n-Athair gràdhach, bhur n-Athair Siorruidh, agus is sibhse a chlann ; uime sin na biodh eagal oirbh, éiridh gu math dhuibh an so, agus an deigh so : "Na biodh eagal ort, a threud bhig ; oir is e deagh thoil bhur n-Athar an rìoghachd a thoirt duibh." Luc.

xii. 32. "Cha chum e math air bith uathasan a ghluaiseas gu h-ionraic." (Salm lxxxiv. 11.) Bheir e seachad gràs agus glòir dhuibh; is e gràs an tinne* airgeid a tha tarrainn tinne òir na glòire 'na dhéigh.

---

## PRIONNSA NA SÌTHE.

"*Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

TEAGASG,—*Gu'm beil* IOSA CRIOSD, *neo-chrìochnach agus ro ghràdhach.*

GE be air bith àit' am beil Crosd 'na shagart air son saorsa, tha e 'na phrionnsa air son uachdaranachd; ge be air bith àit' am beil e 'na Shlànaighear, an sin tha e 'na uachdaran; far am beil e 'na thobar sonais, an sin tha e 'na thobar naomhachd; far am beil e 'na Fhear-saoraidh, an sin tha e 'na fhearglanaidh; ge be air bith àit' am beil e toir uallach thar druim a' chreutair, an sin tha e leagail cùing air muineal a' chreutair. "Oir is e an Tighearn ar breitheamh, is e an Tighearn ar fear-tabhairt lagha; is e an Tighearn ar Rìgh; tearnaidh e sinn," Isaiah xxxiii. 22.

Théid mi nis' air m'aghaidh chum a' chùigeamh ainm aig Iosa Criosd, ni is e PRIONNSA NA SÌTHE; Isa. ix. 6.

Is e sonas eaglais Dé, ged' nach urrainn daibh sìth a thoirt, gidheadh, faodaidh iad sìth fhaotainn;

* Àilbheag.

ge'd nach urrainn dhaibh a suidheachadh air talamh gidheadh faodaidh iad a h-iarraidh o nèamh: is i sìth prìomh mhath na h-uile shuaimhneas eile mhealair leinn; tha gach tròcair eile a' deothal an teachd-an-tir o chìochan na sìthe: is *i* màthair na h-uile soirbh-eachaidh; mar a bha anam sean Iacoib ceangailt' ann an anam an leinibh Beniamin, mar sin tha na h-uile sonas pàisgte suas ann an sìth; is *i* àgh nan naomh air talamh, agus glòir nan aingeal air nèamh. An uair a ghuidheadh na sean Eabhraich sonas do neach san bith, ghnàthaich iad a mhàin am facal so, *Sìth gu robh dhuibh.*

O'n ainm so aig Criosd, leagaidh mi sìos an dà earrann chòmhdaich so.

*Anns a' cheud àite,* Gur Rìgh siothchainteach Rìgh Shion.

*Anns am dara h-àite,* Gur e an Tighearn Iosa Criosd *Prionnsa na sìthe, aobhar agus bunait sìth a' chreidich.*

Tha 'n dà phuinc sin 'na laidhe làn anns na briathraibh, cha labhair mi ach a mhàin air an phuing mu dheireadh, se sin ri ràdh. Gur e Iosa Criosd *Prionnsa na sìthe, aobhar agus bunait sìthe a' chreidich.*

Ann an leudachadh air, feuchaidh mi dhuibh ceithir nithe.

(1.) 'S esan Fear-thoirt a steach na sìthe. (2.) Fear-dheanamh na sìthe. (3.) Fear-thoirt seachad na sìthe, Agus, (4.) 'S esan Prionnsa na sìthe, no am Prinsa siothchainteach.

*Anns a' cheud àite.* Is e Iosa Criosd fear-thoirt a steach na sìthe. Thug e stigh sìth shiorruidh tre fhìreantachd, agus cha n-ann le claidheamh, " Sìth air talamh, agus deagh ghean do dhaoin-

ibh." (Luc. ii. 14.) C'arson a bha Aran 'na Beatha acrach, ach a chum gu'm beathaicheadh e na h-acraich le aran na beatha? C'arson a bha Fois e féin sgìth, ach a thoirt fois do'n sgìth? C'ar son a bha Prionnsa na sìthe ann an trioblaid, ach a chum gu'm biodh sìth aig an dream a ta fo thrioblaid? Cha b'urrainn neach ach iomhaigh Dhe sinne aiseag a chum iomhaigh Dhé; cha b'urrainn neach ach *Mac gràdhach Dhé* sinne a dheanamh gràdhach do Dhia; cha b'urrainn neach ach *aon ghin Mic Dhé* sinne a dheanamh n'ar mic; cha b'urrainn neach ach gliocas Dhé sinne a dheanamh glic; cha b'urrainn neach ach Prionnsa na sìthe, Dia na sìth, agus sìth Dhé a thoirt dh'ionnsaidh peacaich bhochd; agus uime sin goirear dheth "ar siothchainte," Ephes. ii. 14.

O ciod am math a ta cho mhilis ri Criosd! agus ciod a tha 'na olc cho mòr ris a' pheacadh! tha cheud ni g'ar toirt a chum aoibhneis agus siothchaint, tha 'n ni mu dheireadh g'ar toirt a chum an-aoibhneis agus truaighe. Is e so a' cheud ni.

*'S an dara h-àite,* 'S esan Fear-dheanamh na sìthe, cho math ri Fear-thoirt a steach na sìthe. 'S esan fear-dheanamh na sìthe eadar Dia agus daoine: is e am peacadh an crann aimhreite mòr eadar Dia agus an t-anam; is e am peacadh balla an sgaraidh eadar Dia agus sinne, agus tha Prionnsa na sìthe a deanamh sìth eadar Dia agus sinne. Dh'ioc e na fiachan uile, agus thug e as an t-slighe na h-uile connsachadh, agus dhubh e mach an sgrìobhadh, agus bhris e sìos balla-meadhonach an eadardhealachaidh, agus chairich e suas am bealach mòr a bha eadar Dia agus duine; "Bha Dia ann an Criosd a' deanamh an t-saoghail réidh ris féin,"

(2 Corint. v. 19.) Ann an Criosd; agus mar an ceudna ann an àite eile. " Ach a nis' ann an Iosa Criosd, tha sibhse a bha roimhe so fad o làimh, air bhur toirt am fagus trid fola Chriosd;" (Ephes. ii. 13.) O pheacachaibh, is e Criosd fear-deanamh ar sìthe, tha Prionnsa na sìthe a' deanamh sìth eadar Dia agus sinne; tha e deanamh Dhé réidh ri daoine, agus daoine ri Dia; ionnas mar sin ge do dh'fhaodadh Dia gu ceart a bhi diombach oirn' gidheadh 'na Mhac tha e làn-toilichte leinn: tha e na's toilichte le creideach air sgàth Chriosd, na bha e mithoilichte leis air son a' pheacaidh.

*Anns an treas àite,* Is e Iosa Criosd Fear-thabhairt na sìthe; mo thruaighe! peacaich bochda cha n-eil aon sìth againn ri ainglibh, cha n-eil aon sìth ri cogais, no ri aon a chéile, gus an toir Prionnsa na sìthe dhuinn i: " Tha mi fàgail sìth agaibh, mo sìths' a ta mi tabhairt duibh," ars' ar Tighearn ri dheisciobluibh, (Eoin. xiv. 27.) O, mo chàirdean, tha e toirt dhuinn sìth ri Dia. "Tha sìth againn ri Dia trid ar Tighearn Iosa Criosd." (Rom. v. 1.) Tha Criosd a' toirt dhuinn sìth, nach urrainn an saoghal a thoirt uainn; cha n-urrainn trioblaid shaoghalta buaidh a thoirt air siothchaint nèamhaidh.

*Anns a' cheathramh àite,* Is esan Prionnsa na sìthe no am Prionnsa siothchainteach: mar sin cha n e mhàin gu'n goirear sìth dheth, ach Prionnsa na Sìthe. Da rìreadh, mo chàirdean, tha e na shìth uile do chreideach. " Is sligheannan subhachais a sligheannan, agus is sìth a ceumannan uile," (Gnà. iii. 17.) Thugaibh fainear, is sìth a ceumannan uile.

A nise, ciod iad na ceumannan sin. Ainmichidh

mi sin dhuibh. (1.) Ceum an aithreachais. (2.) A chreideimh. (3.) Na firinn. (4.) Na féin-aicheadh. (5.) Na h-ùmhlachd. (6.) Na naomhachd.

1. Is iad sin ceumannan eadar-dhealaichte de *shìth*, agus ceumannan siothchainteach: O mo chàirdean, cha n-eil aon sìth rì fhaotainn ach ann an ceumannan na sìthe! mar a ta uile oibre mòr agus iongantach, mar sin is sìth agus subhachas uile shligheannan.

2. A shoisgeul, is soisgeul sìth e, is tròcair mhòr soisgeul na sìthe a mhealtainn; ach is mo an tròcair sìth an t-soisgeil a mhealtainn.

3. Is sìth a luach saoithreach-san, " Siubhlaidh e ann an sìth." (Isa. lvii. 2.) An so goirear sìth' de dh'aoibhneas nan nèamh. Bithidh fior mhic na sìth agus mic shioth-chainteach na firinn air an crùnadh le sìth; siubhlaidh iad ann an sìth. Agus mar so, a mhuinntir ionmhuinn, rinn mi gu h-aithghearr, seadh, lan-dhearbh mi a' phuinc.—Gur e Iosa Criosd aobhar agus bunait sìth a' chreidich.

*Fheum.* I. A nis' a chum co-chur na puince. Bheir mi nuas e gu ceithir chinn. (1.) Chum fiosrachaidh. (2.) Chum ceasnachaidh. (3.) Chum earail. (4.) Chum sòlais.

1. Le dòigh fiosrachaidh: An so faodaidh sinn fhaicinn ciod am feum mòr a th'againn air Iosa Criosd. O Chriosdaidhean! An e Iosa Criosd aobhar agus bunait air siothchaint uile? An sin cha n-eil còir no ceartas againn gu siothchaint, ach tre Prionnsa na sìthe. Cha n-eil aon sìth againn ri Dia, ach " trid ar Tighearn Iosa Criosd;" ars' an t-Abstol: tha sinn air ar deanamh réidh ri Dia ann an Iosa Criosd; agus tha sinne bha fad as, arsa Pòl, air ar toirt am fagus tre fhuil Chriosd. Tha sinn

a mhàin taitneach anns a' Mhac ghràdhach ; ionnas mar sin, a mhuinntir ionmhuinn, is ann uile ann an Criosd, agus troimh-san, tha ar sìth againne. Duine gu'n Chriosd is duine gun sìth e ; cha n-eil sìth aige ri Dia ; cha n-eil sìth aige ri ainglean, cha n-eil sìth aige ri chogais ; gus am bi sinn na'r càirdean do Chriosd is nàimhdean dhuinn féin sinn. Tha e fior, faodaidh duine aingidh sìth a labhairt ris féin, ach cha n-eil Dia a' labhairt aon lideadh de shìth ris ; faodaidh esan sìth a' labhairt ris féin gus an tuit e ann an lasraichean siorruidh : is e Dia a nàmhaid, is e eas-caraid an diabhol, tha na h-ainglean ga fhuathachadh, tha na h-uile creutair a glaodhaich air son dioghaltais air-san. " Cha n-eil sìth, deir mo Dhia, do na h-aingidh," (Isa. lvii. 21 ;) cha n-eil, aon fhacal, cha n-eil braon do shìth do neach a tha mach a Criosd ; air an aobhar sin, O chàirdean ! thugaibh fainear am feum a th'agaibh air Prionnsa na Sìthe.

2. Tha e toirt fios dhuinn, gur e sìth a bhi againn ri ar Dia agus ri ar Cruithear ni a's ro mhillse agus is ro fhearr anns an t-saoghal. O cia neo-chrìochnach milis sìth! Ciod is millse na sìth? Mo thruaighe ! cha n-eil 'san òr ach duslach, cha n-eil ann an toileachas-inntinn ach nithe faoin, cha n-eil ann an tuigse ach boisge, cha n-eil ann am maise ach osag, cha n-eil ann an urram ach gleòdhraich, cha n-eil ann am beatha ach deatach : O ! ach tha sìth na's fearr na'n ni a's ro-mhillse, agus na's fearr na'n ni a's ro fhearr dhiù sin uile.

(1.) Do-bhrìgh an neach aig am beil sìth ri Dia, faodaidh e tighin le dànachd a dh'ionnsaidh Dhé (Eabh. iv. 16.) (2.) An tì aig am beil sìth ri Dia,

tha comh-chomunn agus comunn aige maille ri Dia. "Gu fìrinneach tha ar comunn-ne ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd." (1 Eoin i. 2.) (3.) An tì a tha 'n sìth ri Dia, is mac e do Dhia; is i sìth do na h-uile ni eile, is ro mhillse; O! is fìon i gu comh-fhurtachd a thoirt dhuinn, agus aran g'ar beathachadh, bheir i air duine tighinn beò gu sòlasach, agus bàsachadh gu suilbhireach.

3. Ma's e Iosa Criosd, Prionnsa na Sìthe, aobhar agus bunait ar siothchainnt' uile; c'uime, an sin, an tì a ta dh'easbhuidh Prionnsa na Sìthe, tha e dh-easbhuidh na h-uile nithe matha; se an duine is ro thruaighe anns an t-saoghal a ta as eugmhais Chriosd: tha e dh'easbhuidh réite ri Dia, còir ann an Criosd: tha e dh'easbhuidh seulachadh agus comh-fhurtachd an Spioraid; tha e dh'easbhuidh fìreanachadh, naomhachadh, agus uchdmhacach-adh; tha e dh'easbhuidh mathanas peacaidh, agus saorsa o uachdaranachd a' pheacaidh; tha e dh-easbhuidh an deagh-ghean sin is fearr na beatha, an t-aoibhneas sin a tha do-labhairt agus làn do ghlòir, agus an creideamh sin, a tha braon dheth na's mò luach na éirig rìgh: tha e dh'easbhuidh an t-saibhreas sin nach téid am mugha, na dearbhainn-ean sin air son nèimh nach fàilnich, an gràdh sin nach bàsaich, an rìoghachd sin nach gluaisear. O mhuinntir ionmhuinn! cia iomadh ni a ta dhìth air an anam bhochd sin, a tha dh'easbhuidh Chriosd! "Tha e dòrainneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd," (Tais. iii. 17.) Is nèamhnaid Criosd, cò air bith aig am beil e, cha n-urrainn da gu bràth a bhi bochd, agus cò air bith a ta ga dhìth, cha n-urrainn e gu bràth a bhi beartach; nan dean-

adh daoine ach na h-uile ni fhaicinn anns an Neamhnaid ro luachmhoir so, an sin reiceadh iad na h-uile ni air a shon.

4. Ma's e Iosa Criosd aobhar agus bunait ar siothchaint'; an sin is e ar gnothach is mo faotainn ann an deagh-ghean ri Prionnsa na Sìthe; iarraidh mòran deagh-ghean an Uachdarain, deir an Sgriobtur, ach O iarraibh-sa deagh-ghean a' Phrionnsa so: *anamaibh bochda,* as eugmhais-san cha n-eil tròcair, cha n-eil sìth, cha n-eil gràs, cha n-eil glòir, cha n-eil nèamh, cha n-eil crùn, cha n-eil beatha mhaireannach: Oir is i so a' bheatha mhaireannach, eòlas a bhi aca ortsa an t-aon Dia fior, agus air, Iosa Criosd a chuir thu uait," Eoin xvii. 3.

*Feum.* II.—Le dòigh ceasnaichidh, agus féin-àicheadh. Is e sinn-féin a dhearbhadh, an rathad aithghearr a chum eòlas fhaotainn oirn féin. O Chriosdaidhean, am b'àill leibh bhur Dia fhaicinn? Seallaibh suas, nam b'àill leibh sibh-féin fhaicinn seallaibh a steach. 'Se beachd-smuaintinn an sgàthan anns am faic sibh Dia. Tha e na's mò chudthrom eòlas a bhi againn air staid ar cridheachan, na eòlas a bhi againn air staid na rìoghachd. Agus air an aobhar sin, tha mi guidhe oirbh ceasnaichibh sibh-féin; chum's gu'm bi fhios agaibh cò da'm buin sibh am feadh a ta sibh beò, agus c'àit an téid sibh an uair a gheibh sibh bàs, agus ciod a thig ruibh tre'n uile bhith-bhuantachd. O mo chàirdean! thugaibh sibh-féin a dh'ionnsaidh na deuchainn, agus dearbhaibh sibh-féin, agus faicibh am beil sibh anns a' chreideamh, agus an creideamh annaibhse. Creideamh is gràs e, nach urrainn duine a bhi air a shàbhaladh as eugmhais, agus cha'n urrainn duine a bhi air a dhamnadh aig am beil e.

O faicibh cò dhiu a tha sibh san t-slighe aimhleathan a ta treòrachadh gu beatha, no anns an t-slighe leathann a ta treòrachadh gu bàs; cò dhiù a ta bhur cridheachan 'nan cathraichean do dhrochbheart gu suidhe annta, no nan rìgh-chathraichean do ghràs gu riaghladh orra; cò dhiù is sibh aon do mhnathan pòsda Chriosd, no strìopaichean an diabhoil; cò dhiù a ta sibh na'r n-òighreachan air nèamh no air ifrinn; cò dhiù is sibh daor-dhaoine Shàtain, no saor-dhaoine Dhé. Is e feun-rannsachadh an t-slighe gu foirfeachd. "Oir chì sibh-féin bhur gairm a bhràithrean, nach iomadh cumhachdach, nach iomadh uasal." (1 Cor. i. 16.) Is aineamh le daoimein lainnireach òighreachd mhòir, a bhi air a shuidheachadh ann am fainne òir a' chridhe ghràsmhoir. Faodaidh duine bhi mòr maille ri Saul, agus gun ghràs; saibhir maille ri Dibhes agus truagh; is iad an dream is ro bheartaiche gu minig is ro bhochda, agus is iad an dream is ro bochda mar is tric is ro bheartaiche: O cia iomadh anam mar shnaithean lom a dhìth gràis a dh'fhaodas a bhi air fhaotainn fo thrusganan sioda, agus culaidhean purpuir? iadsan a ta caitheadh am beatha ni's ro isle maille ri Dia, gheibh iad bàs ni's ro airde ann am fàbhor Dhé; sealladh dhinn féin ann an gràs, bheir e gu cinnteach sinn gu sealladh dhinn féin ann an glòir, cha dean na peacannan sin am feasd ifrinn air ar son, a bha 'nan ifrinn dhuinn.

*Feum.* III.—Ach is mithich dhomh nise mo chòmhradh a thionndadh chum earail; agus O! gu'n tugadh sibh misneach dhomh le bhur rùn suidhichte gu bhi umhal do m' theachdaireachd air an latha so; is e sin, bhur sìth a' dheanamh ri Prionnsa na Sìthe, chum's gu'm bi sibh n'ur fior mhic do shìth.

agus n'ur mic shiothchainnteach na fìrinn, chum 's gu'm bi sibh fìreanta an làthair Dhé, agus naomh' an làthair dhaoine ; chum's gu'n dealraich sibh gu glòrmhor ann an glòir : agus a chum gu'm faod sibh sìth a bhi agaibh ri Dia agus ri ainglibh, agus ri bhur cogaisibh féin, agus ri aon a chéile. Ro mhath, mo chàirdean, Ciod a ta sibh ag radh ann am freagairt ri'm theachdaireachd? An e Prionnsa na Sìthe a bhios agaibh 'na ghràdh agus 'na Thighearna : bhur neach a's ro dhlùithe agus is ro ionmhuinn-ne, bhur n-aoibhneas agus bhur tlachd? Am pòg sibh am Mac, an dean sibh bhur sìth ri Dia na Sìthe, agus bhur n-anmannan agus bhur caitheadhbeatha a' thoirt suas gu bhi air an riaghladh leis-an? Na nithe sin tha mi 'g earalachadh oirbh a dheanamh, agus tha dùil aig Dia riu uaibh. Ach a chum's gu'm fan an earail so maille ruibh, dùblaichidh mi i le cuid do smuaintean cudthromach.

*Anns a' cheud àite*, Thugaibh fainear mathas agus deagh-ghean Dhé a thaobh dhaoine; thug Dia dhuibh meadhonan saibhir, chum's gu'n dean sibh bhur sìth, agus gu'n deanadh sibh gu diongmhalta i ri Dia. *Air tùs*, Thug e dhuibh an lagh agus an soisgeul. *'S an dara h-àite*, Thug e ùine agus cothrom dhuibh gu fial. *'S an treas àite*, Tròcairean agus àmhgharan ; tròcairean g'ur tarrainn, agus àmhgharan g'ur n-iomain. *'Sa cheathramh àite*, Thug e dhuibh searmonaichean an leth a staigh agus an leth a mach araon ; le searmonaichean an leth a mach, tha mi ciallachadh ministeirean Chriosd, a ta guidhe oirbh, agus a' cur impidh oirbh air sgàth Chriosd, sibh a bhi air bhur deanamh réidh ri Dia, agus bhur sìth a deanamh ri Dia: le searmonaichean an leth a staigh, tha mi ciallachadh bhur cogais féin,

a tha toirt breith oirbh, agus g'ur cronachadh, agus a' toirt achmhasain dhuibh air son bhur peacannan agus bhur gràinealachd. *'Sa' chùigeamh àite,*— Thug e dhuibh àintean agus geallannan, àintean a'g àinte dhuibh deanadh, agus geallannan, g'ur deanadh cinnteach á duais ghlòrmhor air son bhur deanadais. *'S an t-seathadh àite,* An Spiorad agus mothachadh air bhur cionnta, " Cha bhi mo Spiorad 'a strì 'ris an duine a ghnà." (Gen. vi.) O! cia fada a sheasas sibh a mach an agaidh Dhé? Ciod a ta agaibh ri ràdh an aghaidh so? Cia mar is urrainn duibh so a fhreagairt, an uair a nochdar sibhse agus *mise* an làthair cathair-breitheanais Dé? Am beil ni sam bith agaibh ri ràdh an aghaidh so? Och! bithidh bhur crìoch brònach, na's lugha no ni sibh bhur sìth ri Dia tre bhi creidsinn 'na Mhac, agus gluasad ann an ùmhlachd d'a shoisgeul, oir cha n-eil dòigh eile air a bhi ann an sìth ri Dia, " oir as eugmhais naomhachd cha n-fhaic neach air bith an Tighearn." Agus air an aobhar sin (air do Dhia na nithe sin a' thoirt dhuibh, chum's gu'n dean sibh, bhur sìth, agus gu'n deanadh sibh sin gu diongmhalta ris-an) an neach a chaitheas a bheatha ann am peacadh as eugmhais aithreachais, bàsaichidh e ann am peacadh as eugmhais mathanais. Is e so a' cheud ni.

*Anns an dara h-àite,* Tha Dia ga'r cuireadh agus ga'r tàladh gu tighinn agus bhur sìth a dheanamh risan. " Ho! gach neach air am beil tart, thigibhse chum nan uisgeachan; agus esan aig nach eil argead thigibh, ceannaichibh agus ithibh; seadh thigibh, ceannaichibh gun airgead agus gun luach, fion agus bainne." Isaiah lv. 1.

A mhuintir ionmhuinn, an so tha trì uairean

*thigibh* anns an *rann so*, a dh'fheuchainn toil neo-chrìochnach Dhé gu peacaich bhochd a shàbhaladh. "Agus a deir an Spioraid agus a' bhean nuadh-phòsda, Thig. Agus abradh an tì a chluinneas, Thig. Agus thigeadh an neach air am beil tart, (an so tha tri uairean *thig* a ritbist anns an rann so.) Agus ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor." (Tais. xxii. 17.) Ciod, am beil neach idir tartmhòr 'n'ur measgsa? Am beil tart air neach idir air son Criosd, air son gràis, agus air son nèimh? Ma thig sibh, mo chàirdean, an so faodaidh sibh gràs a bhi agaibh, agus tròcair, agus sonas. A nis,' air sgàth an Tighearn, thugaibh fainear ciod uime a ta so uile, ach a chum 's gu'n dean sibh bhur sìth ri Dia? An gairm Dia néimh, agus nach éisd sibhse? Ciod, am fearr leibh fuireach ann bhur peacannan agus bàsachadh annta, na dol a dh' ionnsaidh Chriosd air son beatha? O! mo chàirdean, rachaibh a dh' ionnsaidh Prionnsa na Sìthe air son sìth, chum's gu'm bi sìth agaibh; mar gabh sibh bhur peacannan chum bhur cridheachan, a chum gu'm bi sibh air bhur n-irisleachadh air an son, cuiridh Dia iad as bhur leth, agus is éigin duibh bhi air bhur damnadh air an son.

An treas ni is e so: is éigin duibh an dara cuid blasad de mhathas Dé, no d'a chorraich cha n-eil duine, bean, na leanabh na'r measg, do nach éigin comh-pàirteachadh do'n dara ni, no do'n ni eile; is e aoibhneas na doilghios bhur cuibhrionn an ùine ghearr; an dara cuid léir sgrios no sòlas; mur bi sibh na'r craobhan a' ghiùlan toraidh, is éigin duibh a bhi na'r crionaichean air son losgaidh: mar eil sibh air son toraidh, is éigin dhuibh a bhi air son

nan lasraichean; mur dean sibh snàmh ann an oibrichean-uisge an aithreachais, loisgidh sibh ann an obair-theine an dioghaltais; mur téid sibh agus bhur sìth a dheanamh, ri Dia, chum's gu'm bi nèamh agaibh, théid sibh do dh'ifrinn air son sìth a dhearmad; an dara h-aon dhiù is éigin duibh a dheanamh. O! mo chàirdean, chuir mi beatha agus bàs, néamh agus ifrinn, milis agus searbh fa'r comhair air an latha so. An dean sibh bhur sìth ri Dia, no nach dean? An téid sibh fathasd air, 'ur n-aghaidh ann an slighe na h-aingidheachd, a bristeadh a reachdan, a' cur doilgheas air a Spiorad? Am bàsaich sibh bàs nadurrach mu'n tig sibh beò beatha spioradail? deirim uime sin, ma chaitheas sibh bhur beatha mar sin, agus bàs fhaighinn mar sin, bithidh sibh air bhur damnadh maille ris an t-sluagh mhallaichte, agus peanas air a dheanamh oirbh le peanas ifrinn, agus mar sin air bhur cur do dh' ifrinn le uallaichean féirg'air bhur dromannan. Bithidh bhur cuibhrionn anns an loch sin a ta dearg-lasadh le teine agus pronnusg, ni a's e an dara bàs. "Ge b'e chreideas, bithidh e air a shaoradh, ach ge b'e nach creid, ditear e," deir ar Tighearn, (Marc xvi. 16.) O! mo chàirdean, is fearr aithreachas a dheanamh agus gun dol a dhìth, no dol a dhìth as eugmhais aithreachais; uime sin amhaircibh ris cho math sa's àill leibh. Am beil sibh comasach air coinneamh a chumail ri Dia? Mo thruaighe! mo thruaighe! cha n-eil an saoghal uile ach coltach ri boinne uisge ann an coimeas ri Dia: agus uime sin deanaibh bhur sìth ris-an. "Cionnas a théid sinne as ma ni sinn dimeas air slàinte cho mòr." Eabh. ii. 3.

*Anns a' cheathramh àite,* Thugaibh fainear ciod a bheireadh an sluagh mallaichte ann an ifrinn air

son nan tairgseachan de thròcair a ta a nis' air a thàirgse dhuibhse, gu cinnteach bheireadh iad deich mìle saoghal nam biodh iad aca, air son nan cothroman a ta sibhse a mealtainn. Nan abradh Dia ri creutairean truagha bochd a ta fulang ann an ifrinn mar a ta e 'g ràdh ruinne, "Thigibh a m'ionnsuidhse, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." O! cia cho dùrachdach 's a ruitheadh iad agus a ghlacadh iad am facal a mach a beul Dhé! Och, a mhuinntir ionmhuinn! tha na deamhnaibh tuilleadh a's eòlach air truaighe, gu tròcair a dhiùltadh nam bitheadh i air a tàirgse dhaibh. Ach, mo thruaighe! mo thruaighe! creutairean truagha, bochda, air an dìteadh, cha n-eil braon do thròcair air an son: cha n-eil, urrad agus boinne do dh-uisge air an son, cha n-eil, aon bhoinne uisge a dh'fhuarachadh an teangannan loisgeach. O, gu'n tugadh sibh fainear so, agus bhur sìth a dheanamh ri Dia mu'n tig am bàs, ni a dh'fhaodas a bhi 'n ath-oidhch' air son na tha dh'fhios agaibh: ma chailleas sibh bhur tìm luachmhor chaill sibh bhur n-anmannan. O! uime sin deanaibh bhur sìth ri Dia, chum's nach bi e air a ràdh umaibh, mar a bha e air ràdh aon uair mu Ierusaleim, "O gu'm b'aithne dhut, eadhon dhutsa, air bheag sam bith ann ad latha so féin, na nithe a bhuineas do d'shìth! ach a nis' a ta iad falaichte o d' shùilibh." (Lucas xix. 42.) An so bha facal guil, facal brònach do dh'Ierusaleim. Mo thruaighe! a nise tha e air fhalach o 'n sùilibh; tha 'n aimsir luachmhor acasan air imeachd; cha n-eil sìth ri fhaighinn: agus air an aobhar sin, tha mi guidhe oirbhse, mar gu'm bithinn air mo dhìteadh, agus a'g iarraidh mo bheatha; mar sin tha mi guidhe

oirbhse ann an innigh Chriosd, agus air sgàth bhur n-anamannan, deanaibh bhur sìth ri Dia.

*Anns sa' chùigeamh àite*, Thoir fainear gu cùramach lionmhorachd do pheacannan eadhon na's lionmhoire na falt do chinn, no gainmeamh air tràigh na màra, no na reulltan anns na speuran, a tha do-àireamh; arsa Daibhidh, "Ni's lionmhoire tha iad no falt mo chinn," (Salm xl. 12.) Mo thruaighe! bu leòr aon do d' pheacannan gu d' chuir fodha an ifrinn gu siorruidh: Ciod a bhuannachd a ta Dibhes a faighinn an ifrinn do na h-uile cùirm shoghail a bh' aige air talamh? O! smuaintichibh air an àm sin, anns nach bi nàire oirbh do ni sam bith ach bhur n-aingidheachd, agus nach dean sibh glòir ann an ni sam bith ach ann bhur naomhachd.

Tha 'm peacadh, coltach ri nathair ann am broilleach a ta sàthadh a gath, no coltach ri gadaiche ann an seòmar uaigneach a ta ri goid, no coltach ri pùinnsean ann an goile a ta puinnseanachadh, no coltach ri claidheamh anns an innigh a ta màrbhadh: tha cuid ann an ifrinn cheana air son nam peacannan ceudna anns am beil thusa a caitheadh do bheatha, agus ma chaitheas tu do bheatha agus mu bhàsaicheas tu as eugmhais Chriosd, bithidh tu an ùine ghearr maille riu, air an aobhar sin, deirim, dean sìth ri Dia.

*Anns an t-seathadh àite*, Thugaibh fainear gu'm beil tuilleadh searbhadais a' leantuinn pheacannan crìochnaichte, na bha riamh de mhillseachd ann an cur pheacannan an gnìomh: sibhse nach eil a' faicinn ni sam bith ach ro mhath 'na chur an gnìomh, cha 'n fhuilig sibh ni sam bith ach truaighe 'na chomh-dhùnadh; tha e na's fearr sòlas a' pheacaidh

a thoirt thairis an so, na dol fo phian a' pheacaidh an deigh so: sibhse a ta peacachadh air son bhur buannachd, cha bhuannaich sibh gu bràth le bhur peacannan; an neach aig am beil spéis do dh'obair a pheacaidh ri dheanamh, cha toir e spéis gu bràth da thuarasdal gu bhi aige. Tha 'm peacadh araon nàrach agus millteach, cuiridh e gu nàire daoine anns an t-saoghal so, agus damnaidh e iad anns an t-saoghal eile, tha e coltach ri Iudas, air tùs a chuireas fàilte oirnn, ach fa-dheòigh a bhrathas sinn; no coltach ri Delilah, a' ghàireas 'n-ar n-eudann, agus a brathas do làimh ar nàimhdean sinn. O! a pheacaichibh, smuaintichibh air a so, agus tréigibh bhur peacannan, chum 's gu'm faod sibh an Slànaighear a choinneachadh, agus bhur sìth a dheanamh ris.

*Anns an t-seachdamh àite*, Thugaibh fainear am breitheanas trom a tha 'n crochadh os bhur ceann. Tha sibh na'r laidhe sgaoilte fo h-uile bhreitheanas anns a' bheatha so, agus fo phiantan, na beatha ri teachd. Och! sibhse a' pheacachaibh, tha na laithean a dlùthachadh oirbh, anns am bi truaighe agaibh gun tròcair, doilghios gun chobhair, pian gun socair, peanas gun truas, agus dorruinn gun chrìoch, mar dean sibh aithreachas. "Foillsichear an Tighearn Iosa o nèamh, maille r'a ainglibh cumhachdach. Ann an teine lasarach a' deanamh dioghaltais air an droing aig nach eil eòlas air Dia, agus nach eil umhal do shoisgeul ar Tighearna Iosa Criosd. Muinntir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o làthair an Tighearna agus o ghloir a chumhachd." (2 Tes. i. 9.) O! deanadh so éisdeachd bacadh a chuir air a' pheacach bhochd.

*Anns an ochdamh àite, agus 'san àite mu dheir-*

*eadh,* Mar dean aon de na h-argamaidean no na smuainteanan roimhe so, ìmpidh a chur oirbh, gu bhur sìth a dheanamh ri Prionnsa na sìthe, gidheadh, leigibh leis an aon so a dheanamh, guidheam oirbh: agus is e sin, togradh agus toil Dé gu Criosd a thoirt seachad, agus toil Chriosd gu e féin a thoirt dhuibh. O! pheacachaibh, am beil Dia toileach a Mhac a thoirt seachad, agus am beil sibhse toileach gabhail ri Mhac? Thugaibh fainear toil Dé, "Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh: ma dh'éisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu'm fosgail e'n dorus, thig mi a steach d'a ionnsaidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." (Tais. iii. 27.) Beachdaich air so a pheacaich, "Feuch, tha mi a'm' sheasamh," Cò thu? mise aig am beil nèamh r'a thoirt seachad; mise aig am beil crùn r'a thoirt seachad; aig am beil na h-uile aoibhneas r'a thoirt seachad; mise aig am beil mi-féin ri'm thoirt seachad, tha mi a'm sheasamh agus a' bualadh. Am beil sibh a' faicinn so, a pheacachaibh bochda. Cò an tì a ta 'na sheasamh aig dorus bhur cridheachan agus a' bualadh? Cò e? is e Rìgh nan naomh, Prionnsa na sìthe, an Dia Cumhachdach: agus nach fosgail sibh dha? Ciod, am beil sibh neo-thoileach a bhi air bhur sàbhaladh, dol do nèamh, agus a bhi sona gu siorruidh? Ciod, am beil sibh neo-thoileach a bhi air bhur saoradh o Shàtan, o'n pheacadh, agus o lasraichean ifrinn? Ma tha sibh toileach an sin deanaibh bhur sìth ri Dia, oir tha Dia toileach nèamh fhosgladh air bhur son, ma tha sibhse toileach bhur cridheachan fhosgladh dhasan; tha esan toileach bhur sàbhaladh, ma tha sibhse ach toileach, a bhi air bhur sàbhaladh; tha esan toileach Criosd

a' thoirt seachad, ma tha sibhse toileach Criosd a ghabhail: agus air an aobhar sin, anama bochda, leigibh leis na smuaintean sin bhur brosnachadh gu dol air son beatha a dh'ionnsaidh Thighearna na beatha, gu dol air son sìth' a dh'ionnsaidh Prionnsa na Sìthe, gu dol air son gràis a dh'ionnsaidh Dhė nan gràs.

---

## AN T-AON TAGHTA LUACHMHOR.

" *Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

TEAGASG, — *Gu'm beil* IOSA CRIOSD, *neo-chrìochnach agus rò ghràdhach.*

Cò is urrainn a bhi sgìth do shearmonachadh, no dh'éisdeachd, no leughadh, no dh'fhòghlum Chriosd? cò a ta cho luachmhor agus cho ionmhuinn? is e Mahomet gràdh nan Turcach; is e Maois gràdh nan Iudhach; is e 'm Pàp gràdh nam Pàpanach; ach is e Criosd gràdh a' chreidich.

Ni mi nise tionnsgnadh air seadhamh Ainm cliùiteach agus ionmhuinn Chriosd, AN T-AON TAGHTA LUACHMHOR; tha so agaibh ann an 1 Phead. ii. 6.

O'n ainm oirdheirc so, cuiridh mi sios dà earrann chòmhdaich.

*Teagasg.* 1. Gur e Iosa Criosd, an t-eadar-mheadhonair, aon taghta Dhé an Athar. Guidh-

eam beachdaichibh, mo chàirdean, tha dream taghta tri-fillt' aig Dia.

*Anns a' cheud àite*, Iosa Criosd an t-aon taghta, " Feuch m'òglach, a chumas mi suas; m'aon taghta," ars' an t-Athair a' labhairt mu Chriosd. Isaiah xlii. 1.

*Anns an dara h-àite*, Na h-ainglean taghta; " Sparram ort am fianuis Dé, agus an Tìghearna Iosa Criosd, agus nan aingeal taghta." 1 Tim. v. 21.

*'S an treas àite*, Na naoimh taghta, " Uime sin cuiribhse umaibh (mar dhaoine taghta Dhé naomha agus ionmhuinn,) innigh thròcaire." Colos. iii. 12.

Ach mo thruaighe! ciod iad na h-ainglean taghta, no na naoimh taghta, ris an aon thaghta luachmhor! is e Iosa beannaichte, a mhàin an t-Aon Taghta Luachmhor, agus luachmhor do'n mhuinntir thaghta.

Ach cha sheas mi air a' phuinc so, ach théid mi air m'aghaidh chum an dara h-aon.

*Teagasg* II. Agus is e sin an ni so, Gu'm beil Criosd air a cheusadh agus air a ghlòrachadh, ro luachmhor do na h-uile naomh creideach.

Ann an làimhseachadh na puince luachmhoire so, feuchaidh mi dhuibh cùig nithe. (1.) Gu'm beil e luachmhor. (2.) Gu'm beil e ro luachmhor. (3.) Gu'm beil e uile luachmhor. (4.) Gu'm beil e ghnà uachmhor. Agus, (5.) C'arson a tha e cho luachmhor.

*Anns a' cheud àite*, Gu'm beil e luachmhor: tha Iosa Criosd luachmhor air trì dòighean; do Dhia, do dh'ainglean agus do naomhaibh.

*Air tùs*, Do Dhia an t-Athair; agus tha so air

fhoillseachadh leis na thuirt Dia an t-Athair e-fein mu'n Mhac, " M'aon taghta, anns am beil tlachd aig, m'anam." (Isaiah xlii. 1.) An so tha sibh a' faicinn, a Chriosdaidhean, ciod a deir Dia mu Criosd, tha anam Dhé a' gabhail tlachd ann am Mhac Dhé. Mar sin a rithist. " Is e so mo Mhac gràdhach, am beil mo mhòr thlachd." (Mata iii. 17.) Thugaibh so fainear, cha n'e mhàin toilichte, ach làn thoilichte. O! cia cho luachmhor sa tha Criosd do Dhia an t-Athair.

An Tighearna Iosa, ge do bha e 'na dhuine dhoilghiosan agus eòlach air bròn, cha robh e 'na dhuine peacach ; bha smachdachadh aige, ach cha robh truailleachd aige, esan a bha 'na shlighe do mhuinntir eile, cha deach e féin riamh as an t-slighe. Is éigin do dh'Iosa Criosd a bhi luachmhor do'n Athair, a chionn nach do chuir e riamh miothlachd air ann an ni sam bith, ach gu'n do thoilich e anns na h-uile ni e, tha Criosd an sin a' labhairt uime féin, " tha mi deanamh a ghnà nan nithe sin a's taitneach leis," (Eoin viii. 29.) O! chàirdean, bithidh e'na ghlòir dhuibh, 'na chrùn duibh, 'na urram duibh, agus 'na shonas làtha eile, ma ni sibh air an latha so na nithe sin a's taitneach le Dia : mar sin rinn Criosd an so, " tha mi deanamh a ghnà nan nithe sin a's taitneach leis." Chaidh Criosd mu'n cuairt a' deanamh math ; (Gnìomh. x. 38.) Cha dh' fhuirich e do ghnà ann an aon àite, ach chaidh e mu'n cuairt a' deanamh math. Agus gu firinneach mo chàirdean, mur robh sluagh air an deanamh n'a b' fhearr le theachd-san, dh' fhaodadh iad a choire a chur orra féin, oir chaidh esan mu'n cuairt a deanamh math. Mar nach robh e riamh ri droch oibreachadh, cha robh e riamh gu'n a bhi ri oibreach-

adh math; mar a dh' fhosgail e na sgriobturan a dh' ionnsaidh ar tuigse, mar sin dh' fhosgail e ar tuigse dh' ionnsaidh nan sgriobturan. Is e sin a cheud ni.

*Anns an dara h-àite,* Tha e ro luachmhor do na h-ainglean cho math is do'n Athair; bha na h-ainglean ro aoibhneach aig breith Chriosd an Tighearna; shéinn iad moladh do Dhia gu h-ard, (Luc. ii. 13, 14.) Faicibh ciod an t-aoibhneas agus a bhuaidhchaithream leis an do shéinn iad aig breith Chriosd; O! cia cho luachmhor sa tha Criosd do na h-ainglean taghta? tha na h-ainglean a' toirt aoraidh dha a réir àithne Dhé, a ta 'g ràdh, "Deanadh uile ainglean Dé aoradh dha." (Eabh. i. 6.) Tha aoradh air a thoirt do Thighearna nan sluagh, le sluagh do dh'ainglean "Deanadh uile ainglean Dé aoradh dha." Tha na h-ainglean a' miannachadh beachdachadh air rùintean-diomhair soisgeul a ghràis; mar a dh' fhaodas sibh fhaicinn, (1 Pead. i. 12.) Tha na h-ainglean ge d' a tha iad glòrmhor tre 'n uile bhithbhuantachd, a' beachdachadh air rùn-diomhair Chriosd. O! mo chàirdean, tha na h-ainglean déigheil air eòlas fhaotainn air na nithe sin a tha daoine a diùltadh fhiosrachadh.

*Anns an treas àite,* Tha na h-ainglean a' seasamh 'na làthair mar luchd-frithealaidh a' deanamh séirbhis do Dhia, agus dhaibh-san a bhuineas do Dhia; an uair a dh' iarras e orra imeachd, imichidh iad; agus tighinn, thig iad; deanaibh so, agus ni iad e: tha iad a' deanamh iarrtais uile, (Salm ciii. 20.) Is e Iosa Criosd Cruithear nan aingeal Tighearna nan aingeal, Prionnsa nan aingeal, Ceann nan aingeal; (Col. i. 16.) Tha mac Dhé ro luachmhor do dh' ainglean Dé. Am beil sibh a' faicinn, mo

chàirdean, cia cho luachmhor sa ta Criosd do dh' ainglean Dé! agus is math a dh'fhaodas e, oir da rìreadh is seud luachmhor e ann an ciste a' ghràis.

*Anns a' cheathramh àite* Tha Iosa Criosd luachmhor do na naoimh, cho math is da Athair agus do na h-ainglean, Tha làn cheann-teagaisg freagarrach agaibh da so, " Dhuibhse uime sin a chreideas, tha e luachmhor." (1 Phead. ii. 7.) Tha e luachmhor da rìreadh dhaibh-san a chreideas, agus cha n-eil iongnadh ann; 's esan na h-uile aig a' chreideach. A nis' an ni sin is e na h-uile ni do neach, is éigin dha bhi luachmhor: is e Criosd a chuid uile, 's esan na h-uile ni a ta aige, se na h-uile ni a ta e mealtainn: is e Criosd na h-uile ni is fiù e; 's esan na h-uile ni a ta iad; cha naoimh *iad no ni coltach ri naoimh* as eugmhais-san, cha n-eil ni sam bith ac' as eugmhais-san; ciod air bith is fiù iad, is esan a ta toirt orra gur fiù iad e; cha n-fhiù e'n t-saothair do neach a bhi beò, na's lugha na tha e beò ann an Criosd; is e Criosd buannachd a' chreidich, am feadh a ta e beò agus an uair a bhàsaicheas e; ionnas mar sin ciod air bith ni math a ta aig a' chreideach, is éigin dha ràdh, air son an ni so tha mi ann an comain Chriosd. Is leibhse na h-uile nithe, agus is le Criosd sibhse, agus is le Dia Criosd.

A nise, mo chàirdean, leigibh dhomh cunntas na's mionaidiche a' thoirt dhuibh mu luach a' Chriosdaidh, agus cunntas riochdail air oighreachd; agus gu h-uile air aghaidh feuchaidh mi dhuibh gur e Criosd luach nan uile ni dheth sin: Ciod e an ni sin a ta deanamh a' chreidich cho luachmhor agus cho oirdheirc? C'uime, is iad a leithid so; (1.) Tha e 'na dhuine beò. (2.) Tha e 'na dhuine a ta faicinn. (3.) Tha e 'na neach urramach. (4.) Tha

cuid mhòr do dh' aoibhneis aige, agus dòchas ri tuilleadh. (5.) Tha e fireanta agus naomha; agus ann an aon fhacal, tha e air a shàbhaladh fa-dheòigh.

Is iad sin nithe a ta deanamh a' Chriosdaidh 'na neach cho òirdheirc, agus cha n-eil ni dhiù sin aige ach tre Chriosd, agus tha na h-uile de so aige mhàin tre Chriosd.

*Anns a' cheud àite.* Is e so ro-oirdheirceas a Chriosdaidh, gu'm beil e 'na dhuine beò: cha n-eil duine air talamh a's urrainn (ann an seadh spioradail) a bhi air a ghairm 'na dhuine beò, ach creideach; tha na h-uile dhaoine 'nan daoine marbha, ach iadsan a ta creidsinn. Tha fhios agaibh gu'n robh e air a ràdh mu'n mhac stròghail, am feadh sa bha e caitheadh a bheatha 'na pheacannan, bha e marbh, " Oir bha mo mhac so marbh, agus tha e beò a rithist; bha e caillte, agus fhuaradh e:" an uair a chreid e, an sin bha e beò. A nise, mo chàirdean, mar a ta e ann an nithe nàduir, is e beatha ni is ro luachmhoire leinn a th'againn, " craicionn air son craicinn, eadhon gach ni ta aig duine bheir e air son anma:" is fearr le duine dealachadh r'a theachd-an-tìr no r'a anam, a chionn gu'm beil anam cho luachmhor leis. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, ma tha beatha nadurrach na ni cho ion-mhiannaichte, ciod e beatha spioradail, ni da'n goirear anns an sgriobtur beatha Dhé? A nis' is e an creideach an t-aon duine a ta beò, tha gach duine eile marbh gu spioradail; ach a nise, cionnas a ta 'n creideach a' teachd gu beatha? Cò leis a tha e beò? C'uime, is ann tre Iosa Criosd; " Tha mi air mo cheusadh maille ri Criosd: gidheadh a ta mi beò;" (Gal. ii. 20.) Ciod, air do cheusadh agus gidheadh beò? Seadh, bha Criosd air a cheusadh

agus gidheadh tha e beò, agus mar sin rinn Pòl ann an sàmhla agus do réir Chriosd; "tha mi beò," ars' esan, "ach cha mhise, ach Criosd a ta beò annam: agus a bheatha a ta mi nis' a caitheadh san fheòil, caitheam i tre chreideimh Mhic Dhé." Ionnas mar sin nach gairm Pòl d'a bheatha a' chuid féin, ach a mhain mar a tharrainn e i o Chriosd. Tha Criosd beò annsan ni's mò no tha e féin beò.

*Anns an dara h-àite.* Tha ro-oirdheirceas a chreidich a' laidhe anns an ni so, gur e an duine a ta faicinn: is e an sealladh a ta cur eadar-dhealachadh eadar duine agus duine; tha e 'na ni brònach a bhi air a bhreith dall, no bhi air a dhalladh an deigh do dhuine a bhi air a bhreith. A nis' tha na h-uile dhaoine an dara cuid air am breith dall, no air an dalladh an deigh dhaibh a bhi air am breith, no an dà chuid. A nis' a mhuinntir ionmhuinn, am b'àill, leibh fios a bhi agaibh cia cho luachmhor is a ta 'n sealladh? Feòraichibh do dhuine dall a b'urrainn faicinn aon uair. Tha sinn a' leughadh mu dhuine bochd a thàinig 'na ruith a dh'ionnsaidh Chriosd, agus a ghlaodh a mach, an uair a dh'fheòraich Iosa dheth "Ciod is àill leat mise a dheanamh dhut?" "A Thighearn, mi dh'fhaotainn mo fhradhairc." A nise mo chàirdean, ma's e ann an nàdur, air do shealladh ar sùl a bhi againn gu'm beil e na ni a dh'fhàgas sinn gu ro mhòr ni's òirdheirc na bhitheamaid air dhòigh eile as eug-mhais, O an sin cia mòr an luach bu chuidhe dhuinn a chur air an t-sealladh spioradail so a bhuineas d'ar n-anmannan: Is urrainn dhuinn mòran na's fearr sùilean ar cinn a sheachnadh, 'na sùilean ar tuisge: a nis', ann an seadh spioradail, cha n-eil duine ann a tha faicinn ach creideach; cha n-fhaca

aon duine Criosd gu slàinteil, ach iadsan a chunnaic e o bhi creidsinn: tha gach duine ach creideach a' gluasad an dòrchadas; ni-headh, tha e ann an dòrchadas. Tha 'n t-Abstol ag innseadh ni-eigin freagarach d'a so. "Oir bha sibh uaireigin 'nar dòrchadas, a nis' tha sibh 'nar solus san Tighearna." Eph. v. 8.

Anns an Tighearna Iosa Criosd, tha sibh a' faicinn gu'm beil creideach a' faicinn, agus cia mar a tha e air teachd gu bhi faicinn, is ann anns an Tighearn' a tha e faicinn: bha e cho dorcha ri muinntir eile, agus cho dall ri muinntir eile, gus an robh e anns an Tighearna, agus cha luaithe a bha e anns an Tighearna, no bha e 'na sholus anns an Tighearna. Is e so an dara.

*Anns an treas àite.* Tha ro òirdheirceas a' chreidich 'na laidhe ann an so, Gu'm beil e 'na dhuine ro sgiamhach agus urramach. A nise tha mais' agus urram an t-saoghail so, 'nan nithe aig am beil buaidh air inntinnean dhaoine g'an glacadh agus g'an eigneachadh, agus tha na h-uil' ach creidich 'nan daoine duaichnidh; cha n eil maise no grinneas annta air son am bitheadh iad air an iarraidh. Ach a nise tha 'n creideach 'na dhuine ro ionmhuinn sgiamhach; tha e mar sin ann an làthair Dhé. "Agus chuir mi seud rìmheach air t' eudann, agus cluas-fhainneachan ann ad chluasaibh:" (Esec. xvi. 12—14.) Agus mar sin tha e dol air aghaidh, agus ag ràdh, "Agus bha thu ro-mhaiseach, agus dh'fhàs thu suas gu bhi 'n ad rìoghachd." Ach a nise thugaibh fainear cionnas a thàinig i chum na maise so anns an ath rann; "Agus chaidh iomradh a mach am measg nan cinneach air son do mhaise: oir bha sin iomlan tre

mo sgéimh-sa a chuir mi ort, ars' an Tighearna Dia," cha n-e mhàin gun robh i maiseach ann an làthair an Tighearn, ach bha mar an ceudna a maise aice o'n Tighearn: mar a ta iad mar so gràdhach agus tàitneach ann an sealladh Dhé, tha iad mar sin mar an ceudna ann an sealladh deagh ainglean agus naomhaibh. Oir ged is glòrmhor an t-ionad nèamh, cha n-eil na h-ainglean ga mheas suarach feitheamh air iomhaighean Chriosd an so gu h-iosal, is e sin, feitheamh air creidich agus gu bhi 'nan luchd-coimhid do'n Tighearn an so air thalamh; "Nach spioradan frithealaidh iad uile, air an cur a mach chum frithealaidh dhaibh-san a bhios 'nan oighreachaibh air slàinte?" (Eabh. i. 14.) Ach cha n-e so uile na tha iad a' deanamh air an son, cha n-fhàg siad iad an uair a gheibh iad bàs, ach bheir iad leo na h-anmannan ionmhuinn sin agus giùlainidh siad iad do dhùthaich na's fearr no bha 'n saoghal so riamh dhaibh; oir cha bharail mhi-choltach idir so nach eil aon chreideach a' dol do nèamh, nach eil a' dol ann le gàirdeanaibh nan aingeal; (Lucas xvi. 22.) Ann an chosamhlachd Dhibhes agus Lasaruis,—"Thàrladh gu'n d'fhuair an duine bochd bàs, agus gu'n do ghiùlaineadh leis na h-ainglibh e gu uchd Abrahaim," is e sin do nèamh. O ciod an t-urram a tha aig creidich aig am bàs, gu'm beil eadhon na h-ainglean glòrmhor a' giùlan an anmannan do néamh: agus tha iad mar an ceudna ro ionmhuinn agus urramach ann am beachd nan uile dheagh dhaoine? Is e'n fhìrinn e, is gann a ta duine air bith 'na chuideachd iomchaidh air son chreideach, ach creidich; agus uime sin a deir an t-abstol, "Na cuing-cheanglar gu neo-chothrom-

ach sibh maille ri mi-chreidich" is e sin creidich maille ri ana-creidich.

A nise ni daoine matha togail mhòr ri creideach, ged bu choigreach dhaibh e air na h-uile dòigh gu corporra; tha iad ro-ghràdhach mu aon a chéile san t-saoghal so, agus b'fhearr leo fulang maille ri chéile, na 'm beatha a chaitheadh maille ri daoine aingidh; (Salm xxvi. 9—12.) A nise, tha so a' deanamh a' chreidich cho òirdheirc, is gu'm beil e mar so sgiamhach agus urramach ann an làthair Dé, agus dheagh ainglean, agus dhaoine matha. A nis' tha' mhaise agus an t-urram so uile aca o Chriosd; faicibh an rann a bh' againn roimhe, " dhuibhse a chreideas, tha e 'na urram," mar sin faodaidh am facal a bhi air a ghnàthachadh; is e Criosd nì urramach esan ann an sealladh Dhé, agus ann an sealladh dheagh ainglean agus dheagh dhaoine: agus a mhaise agus an t-urram sin uile a th' aca, is ann tre Chriosd, 's esan an luach anns na h-uile dòigh.

*Anns a' cheathramh àite*, Is e an ni a tha deanamh a' chreidich òirdheirc gu'm beil aoibhneas aige: na h-uile dhaoine eile cha n-eil aoibhneas idir aca, ach an ni sin nach fiach a bhi aig neach: mo thruaighe! aoibhneas a' chealgair, ciod e, ach fuaim droighnich fo phoit? Ach a' nise tha aoibhneas aig creideach nach bean aon duine ris, agus ni mò a chomhpàirticheas aon duine dheth: ach cia mar, c'àit' am beil an t-aoibhneas sin aige? C'uime, o'n Tighearna agus anns an Tighearna. " Na nithe so labhair mi ribh, chum's gu'm fanadh mo ghàirdeachas annaibh;"—tha e aca o'n Tighearna: tha iad a' deanamh gàirdeachais anns an Tighearna. " Oir is

sinne an timchioll-ghearradh, a ta deanamh aoraidh do Dhia 'san Spiorad, agus a' deanamh gàirdeachais ann an Iosa Criosd, agus nach eil a cuir muinghinn 'san fheòil:" arsa Pòl.

*Anns a' chùigeamh àite,* Am beil dòchas aca? Is ann 'o Chriosd: agus da rìreadh cha n-eil dòchas aig neach ach aca, oir tha bhi gun Dia, agus as eugmhais Chriosd, agus as eugmhais dòchais, air an cur cuideachd. (Ephes. ii. 12.) Ach a nise tha dòchais mhath aig a' chreideach, agus tha so ga chumail suas iomadh uair. Mheas Alasdair Uaibhreach so na ni cho foghainteach, is an uair a thug e do'n duine so dùchannan iomlan, agus do neach eile ionmhasan ro mhòr, agus a bha e air fheòraich dheth ciod. a ghleidheadh e air a shon féin? thuirt esan, gleidhidh mi dòchas. Oir mheas e gu'm bu leòir do dh'anam cho foghainteach agus cho mòr ri anamsan, dòchas a bhi aige ris an ni sin a bheireadh air a dheanamh ciod air bith a bha e comasach air a dheanamh, nam b'urrainn neach sam bith a smaointeachadh. Ni dòchas, tròcair, agus aoibhneas, agus siothchainnt, duine a thoirt tre mhìle chruaidh-chàs. A nise tha' n dòchas so aig a' chreideach, ach is ann o Chriosd a ta e aige, "Criosd annaibhse, muinghinn na glòire."

*Anns an t-seadhamh àite,* Am beil iad glic, am beil iad fireanta, am bheil iad naomha, agus gu'n neach mar sin ach iadsan? Tha gach peacach 'na amadan; agus uime sin goirear mar ainm dheth anns an sgriobtur duine amaideach: tha e ri cluiche an amadain na h-ùine uile a tha e caitheadh a mach a eagal Dé; an ùine uile a th' air a caitheadh a' cur an gniomh a' pheacaidh, is ùine i a th' air a caitheadh ri amaideachd. A nise tha 'n creid-

ach 'na dhuine glic, agus tha e 'na dhuine fireanta, agus 'na dhuine naomha, ach cia mar a tha e tighin gu bhi mar so a nise? gabh cunntas dheth ann an 1 Cor. i. 30. Guidheam beachdaichidh an so a nis', is e Criosd na h-uile aig a' chreideach; " Ach uaithe-san a ta sibhse ann an Iosa Criosd, neach a rinneadh dhuinne le Dia 'na ghliocas, 'na fhìreantachd, 'na naomhachd, agus 'na shaorsa."

Ionnas mar sin gu'm faic sibh ma tha creideach 'na dhuine glic, faodaidh e buidheachas a thoirt do Chriosd air a shon; ma tha e 'na dhuine fireanta, ma tha e 'na dhuine naomh, faodaidh e buidheachas a' thoirt do Dhia air a shon. Oir tha *Esan* o Dhia air a dheanamh dhuinne 'na ghliocas, 'na fhìreantachd, 'na naomhachd, agus 'na shaorsa."

*Anns an àite mu dheireadh*, Ann am facal, tha iad air an sàbhaladh: agus d'a rìreadh is e so am fàbhor, seadh, am fàbhor a's mo do'n chuid eile uile; am beil iad air an sàbhaladh? agus gun neach air an sàbhaladh ach creidich: " Oir, Ge b'e chreideas agus a bhaistear, saorar e, ach ge b'e nach chreid, dìtear e." (Marc xvi. 16.) Tha 'n creideach ann an staid slàinte cheana, agus tha na mi-chreidich ann an staid damnaidh: a thaobh nàduir tha sinn uile 'nar cloinn féirge; a nis' is e creideamh ann an Iosa Criosd am meadhon a dh'òrduch Dia a chum ar saoradh o bhi 'nar cloinn féirge. A nis' an tì a tha creidsinn chaidh e seachad air a so, cha bhi *esan* air a dhìteadh, bithidh e air a shaoradh, agus cionnas a tha esan a' tighin gu bhi air a shaoradh? Is ann tre Criosd, tre bhi creidsinn ann an Criosd. O! cò e an Slànaighear ach Criosd? A bhi ann an Criosd is nèamh e gu h-iosal, agus a bhi maille ri Criosd is nèamh e gu h-ard; ach cha

n-eil aon dòigh air a bhi maille ri Criosd gu h-ard, mur robh sinn ann an Criosd a bhos.

Mar so chì sibh, a mhuinntir ionmhuinn, ciod air bith e a ta deanamh a' chreidich cho oirdheirc agus cho luachmhor, is e Criosd a ta ga dheanamh airidh uile: tha e aige uile o Chriosd, is e Criosd a chuid uile anns na h-uile. A nise cuiribh so uile cuideachd, agus faicibh am beil aobhar mòr sam bith gu'm biodh Criosd luachmhor do chreidich.

*Anns an dara h-àite*, Mar a tha Iosa Criosd luachmhor, mar sin tha e ro luachmhor. O mo chàirdean! tha ainglean luachmhor, tha naoimh luachmhor, tha càirdean luachmhor, tha nèamh luachmhor, ach tha Criosd, an Slànaighear, deich mìle uair na's luachmhoire na iad sin; b'fhearr le creideach Criosd a bhi aige as eugmhais nèimh, no nèamh as eugmhais Chriosd: "Cò th'agam anns na nèamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha n-eil neach air talamh air am beil mo dhéigh," (Salm lxxiii. 25.) Deanadh creideach nèamh agus talamh a rannsachadh, agus gidheadh cha-n faigh e ni sam bith ri choimeas ri Dia. Gu bhi coltach ris-an, is e ar sonas; agus gu tighinn am fagus dhàsan, is e ar naomhachd. Chi sibh, a mhuinntir ionmhuinn, gu'm beil beatha luachmhor, tha saorsa luachmhor, tha slàinte luachmhor, tha sìth luachmhor, tha biadh agus aodach luachmhor, tha òr agus airgead luachmhor, tha riòghachdan agus crùintean luachmhor; gu deimhin tha iad, nan àite féin, ach cha ni sam bith iad ann an coimeas ri Iosa Criosd. Thugaibh fainear mo chàirdean, ciod a deir an t-Abstol, "Seadh gun amharas, agus measam na h-uile nithe 'nan calldach, air son ro oirdheirceis eòlais Iosa Criosd mo Thighearna." (Phil.

iii. 8.) Measam na h-uile nithe 'nan calldach ; ni h-eadh, cha n-e sin uile, " measam gur aolach iad chum gur e mo bhuannachd Criosd." Ciod e ar beatha ach deatach ? Agus ciod e ar beatha ach caol-bhealach tro' am beil sinn a' siubhal ? Is e mhàin an tì a's ro-fhearr, is urrainn na beannachdan a's ro-fhearr a bhuileachadh ; O cia cho math 's a tha Dia a chreidich, nach eil a mhàin a giorrachadh a chuairt air a shon, ach a' deanamh a chuairt milis dha ! O, is e Criosd na h-uile aig a' chreideach, agus uime sin tha e na's luachmhoire na na h-uile, tha na h-uile ni aig ann an Criosd, agus gun ni sam bith a mach a Criosd : cha n-eil a leithid do ni *ann* is creideach as *eugmhais-san.* Tre chreideamh tha còir againn ann an Criosd, tha còir againn ann an Dia, agus le còir a bhi againn ann an Dia, tha còir againn air na h-uile nithe : is e creideach an t-aon duine beannaichte, an t-aon duine sona, an t-aon duine beartach, " Sealbhaichidh an tì a bheir buaidh na h-uile nith mar òighre." (Tais. xxi. 7.) O ciod an òighreachd ghlòrmhor a dh'ionnsaidh am beil iadsan air am breith, a ta air am breith a rithist ! Is leosan na h-uile nì, agus sealbhaichidh iad na h-uile nì mar òighre : ciod tuilleadh is urrainn dhaibh iarraidh ach na h-uile ? Is leosan na h-uile nì a ta aig Criosd, is leosan a ghliocas chum an teagasg, is leosan a ghràdh gu truas a ghabhail dhiù, is leosan a spiorad gu comhfhurtachd a thoirt dhaibh, is leosan fhìreantachd chum am fireanachadh, is leosan a chumhachd chum an dion, agus is leosan a ghlòir a chum an crùnadh. O mo chàirdean ! cha n-urrainn Criosd gun a bhi ro luachmhor do chreideach, a chionn gur ann o Chriosd a tha uile comhfhurtachd luach-

mhor a' teachd. Tha 'n Tighearn Iosa na's maisiche no an neach a's ro mhaisiche, na's millse no an neach a's ro mhillse, na's dlùithe no 'n neach a's ro dhlùithe, na's ionmhuinne, no 'n neach 's ro ionmhuinne, na's saibhire no 'n neach as ro shaibhire, agus na's fearr no 'n neach a's ro fhearr. Do na h-uile is e'n t-Aon taghta luachmhor is ro luachmhoire.

1. Do bhrìgh gur e an tiodhlaic a's ro mhò is urrainn Dia a thoirt seachad, na a's urrainn sinne fhaotainn. "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n tug e aon-ghin Mhic féin," tha so na's mò no ge do bheireadh e dhuinn an saoghal uile; oir cha n-eil aig Dia ach aon Mhac coionnann ris féin, agus cha comas dha tuilleadh mhac a bhi aige 'san dòigh so; ach is urrainn Dia saoghail a' dheanamh aig a thoil: an tiodhlaic so is e Dia féin e, agus cha n-urrainn Dia tiodhlaic as mò na e féin a thoirt dhuinn. Faodaidh sinne a ràdh, mar a thubhairt neach ri Cesar an uair a thug e dha duais mhòr, "Tha so 'na thiodhlaic ro mhòr dhomhsa ri ghabhail;" ars' esan, "ach cha n eil e tuilleadh is mòr dhomhsa ri thoirt seachad," arsa Cesar.

2. Do bhrigh gur esan an tiodhlaic a's ro bheartaiche a bha riamh air a' thoirt seachad, oir is e Criosd na h-uile anns na h-uile. Ma thug e dhuinn Criosd, bheir e dhuinn na h-uile ni eile, (Rom. viii. 36) 'S esan an t-aon ni feumail, a tha toirt da'r n'ionnsaidh na h-uile ni; seadh, 's esan tiodhlacadh Dhé; "Nam b'aithne dhut tiodhlacadh Dhé, ars' ar Slànaighear, agus cò e ta 'g ràdh riut. Thoir dhomh deoch, dh'iarradh tu air-san, agus bheireadh e uisge beò dhut." (Eoin. iv. 10.) C'arson a ghoirear tiodhlacadh Dhé do Chriosd? Gu cinnt-

each thug Dia dhuinn tuilleadh thiodhlacan na h-aon: is fior, ach mar a ta a' ghrian na's mo luach no na reulltan uile, mar sin tha 'n tiodhlaic so a' toirt barrachd orra uile; a réir an t-sean-fhacail. "Cha n-eil sinn a' beannachadh Dhé air son reulltan an uair a ta a' ghrian a' dealradh;" oir an uair a ta a' ghrian a' dealradh, cha n-eil na reulltan am fradharc idir.

3. A chionn gur esan an tiodhlaic a's ro shonraichte a ta aig Dia ri thabhairt: tha e toirt thiodhlaic eile measgta do dhroch dhaoine agus do dhaoine matha; ionnas mar sin nach aithne do dhuine sam bith aon chuid gràdh, no fuath, le ni sam bith a ta fa chomhair, (Ecles. ix. 1.) Bha 'n sporan aig Iudas, agus bha an duine saibhir a' caitheadh a bheatha gach latha gu sòghail, an uair a bhiodh Lasarus toilichte le sprùileach; ach cha toir Dia gu bràth an *tiodhlaic so* do neach sam bith ach dhaibh-san a tha e gràdhachadh le a ghràdh is roionmhuinne, le ghràdh sònraichte, agus le ghràdh siorruidh.

'Nan tugadh prionnsa gaol do bhaintighearna mhòir, aig am biodh seud a b'fhiach muillion, dh'fhaodadh e bhith gu'n sgapadh e buinn airgeid, na cuid eigin do chomharran faoine de chaoimhneas do na séirbhisich: ach an seud saibhear a ta Dia a' thoirt da chéile; is e Criosd. Faodaidh Abraham searrag bhainne a thoirt do dh'Ismael; ach bha 'n òighreachd aig Isaac.

4. Is e an Tighearn Iosa an tiodhlaic a's ro oirdheirce do na h-uile neach ciod air bith e: is tiodhlaic Criosd a th' air a thoirt do ro bheagan, an so, aon, agus aon eile an sud; tha muillionan do mhuillionan a' dol am mugha air son nach aithne

dhaibh, agus nach eil iad ag earbs' ann an Criosd. O! ciod e an seud oirdheirc Criosd! Ged is fiù ar n-anmannan tuilleadh na saoghal, gidheadh cha n-fhiù saoghal do dh-anmannan Criosd; is esan a ni beannaichte sinn ann am beatha, sona ann am bàs, agus glòrmhor an deigh bàis.

5. Is e an Tighearn Iosa tiodhlaic a's ro mhìllse do na h-uile neach eile; oir ma bheir Dia dhuinn a Chriosd, an sin bheir e dhuinn na h-uile tiodhlaic eile 'na ghràdh, agus tha iad air an deanadh nam beannachadh air an fàgail milis dhuinn: Iadsan aig am beil am math so cha bhi math sam bith a dhìth orra; " Bithidh easbhuidh air na leòghain òga, agus bithidh acras orra; ach orra-san a dh'iarras an Tighearna cha bhi math air bith a dhìth" (Salm xxxiv. 10.) A nise cuiribh so uile cuideachd, agus chì sibh Criosd a bhi ro luachmhor.

*Anns an treas àite*, Tha e gu léir luachmhor. Dh'innis mi dhuibh an latha mu dheireadh gun robh Criosd luachmhor; agus da rìreadh dh'innis mi dhuibh an fhìrinn; oir cha n-iad mo bhriathran-sa mhàin, ach briathran Dhé, air an aobhar sin tha iad fior: tha e uile luachmhor, cha n-eil ni sam bith ann an Criosd ach ni a ta luachmhor; tha e so-ghràdhach agus ion-mhiannaichte: is lànachd agus is millseachd e, mòrachd agus mathas, solus, beatha, agus sonas. Tha creidich a' mealtainn na h-uile nithe ann an Criosd: anns na h-uile nithe 's esan aoibhneas beatha a' chreidich, agus beatha aoibhneis a' chreidich. O! mo chàirdean, tha Criosd luachmhor, tha e fior luachmhor, tha e ro luachmhor, tha e ghnà luachmhor, the e gu léir luachmhor do'r anam a ta creidsinn.

1. Tha ainm luachmhor, tha e air a ghairm 'na

chloich luachmhoir, (Isaiah xxviii. 16.) Goirear do Chriosd an sin clach luachmhor. (2.) Tha fhuil luachmhor, (1 Pead. i. 19.) Goirear d'a fhuil an sin *Fuil luachmhor* ; seadh, agus is math a dh-fhaodas i sin, oir is fiach braon d'a fhuil-san cuan d'ar fuil-ne; agus gidheadh bhàsaich e ar bàs-ne, chum's gu'n caitheamaid a bheatha-san. (3.) Tha Creideamh Chriosd luachmhor, (2 Pead i. 1.) Goirear do Chreideamh an sin creideamh luachmhor, tha 'n grainne is lugha de chreideamh na's mo luach no na h-uile òr a ta anns an Roinn-Eòrpa. (4.) Tha 'gheallannan luachmhor, (2 Pead. i. 4.) " Trid an tugadh dhuinn geallannan ro mhòr agus luachmhor." Goirear do gheallannan Chriosd geallannan mòr agus luachmhor. Cia mar mòr, agus cia mar luachmhor? Tha iad mòr air son farsainneachd, agus luachmhor air son an ro oirdheirceis. (5.) Tha 'thiodhlacan agus a ghràsan luachmhor, " Is luachmhoire i na seudan, agus cha n-eil gach ni a's urrainn thu mhiannachadh r'an coimeas rithe," (Gnà. iii. 15.) so an ni a tha air a ràdh mu ghliocas, ni is e cuid da thiodhlacan. (6.) Tha 'bhuill luachmhor, " A chionn gu'n robh thu luachmhor ann am shealladh, fhuair thu urram." (Isaiah xliii. 4.) An so chì sibh gu'm beil buill Chriosd air an gairm luachmhor.—Tha creideach gu deimhin 'na fhitheach ann an sealladh an t-saoghail, ach 'na chalaman ann an sealladh Chriosd: is aolach agus salchar na naoimh do réir beachd an t-saoghail; ach am beachd Dhé tha iad 'nan seudan agus 'nan neamhnaidean; tha daoine gu'n ghràs ag amharc air sluagh Dhé mar dhream a chuireadh air chùl, ach bheir Dia rìoghachdan iomlan 'n an éirig; faodaidh na h-aingidh daoine

buaireasach a ghairm do na naoimh; ach tha Dia a' gairm daoine luachmhor riubha. Da-rìreadh, mo chàirdean, cha robh anns an luchd-fanaid agus an luchd-sgĕig aig sluagh Dhé ann an linnibh eile, ach daoine neo-theoma làimh ris an luchd-fanaid agus ris an luchd-sgĕig aig sluagh Dhé 'n-ar linn-ne; ro mhath, tha àm a' teachd, anns an dean Criosd gàire ris na daoine ain-diadhaidh, air son a bhi gàireachdaich ri ain-diadhachd a nise. Ged is e naomhachd an ni sin air am beil peacach a' dean-amh tarchuis gidheadh is e naomhachd an ni sin a chrùnas an Slànaighear; mar a tha dùil agaibh-sa ri sonas o Dhia gu h-ard, mar sin tha dùil aig Dia ri naomhachd uaibhse a bhos oir "as eugmhais naomhachd cha-n fhaic neach sam bith an Tighearna," agus deir Dia féin, "Bithibhse naomh' oir a ta mise naomh" uime sin, bithibhse diadhaidh mar na daoine diadhaidh, ma's àill leibh gu'n comhpairtich sibh da'n sonas 'san t-saoghal ri teachd. (7.) Tha masladh Chriosd luachmhor; "A meas gu'm bu mhò an saibhreas masladh Chriosd na ionmhas na h-Eiphit." (Eabh. xi. 26.) Guidheam oirbh thugaibh fainear, cha n-eil e air a ràdh an so, gu'n do mheas Maois pearsa Chriosd, no buill Chriosd, no soch-airean Chriosd no glòir Chriosd, 'nan saibhreas na bu mhò no ionmhas na h-Eiphit? ach is ann a tha e air a ràdh gu'n do mheas e gu'm bu mhò an saibhreas masladh Chriosd na ionmhas na h-Eiphit; O! a mhuinntir ionmhuinn, tha 'n ni a's ro-mheasa a bhuineas dhasan na's fearr na'n ni a's ro fhearr a ta 'san t-saoghal; tha crann-ceusaidh Chriosd na's millse na crùn an t-saoghail; tha masladh Chriosd 'na shaibhreas na's mò na ionmhais na h-Eiphit. "A meas gu'm bu mhò an saibhreas mas-

.adh Chriosd na ionmhas na h-Eiphit." An ceadaich sibh dhomh innseadh dhuibh an ni sin a ta ro bheagan a' creidsinn; agus is e so, gu'm beil àmhgharan math agus luachmhor. Is beag a tha creidsinn an firinn so, gu'm beil àmhgharan math agus luachmhor; agus leigibh dhomsa innseadh dhuibh, is firinn mhòr e: ni mi so soilleir dhuibh.

A nis, a mhuinntir ionmhuinn, ma's urrainn mi dhearbhadh gu'm beil àmhgharan agus maslaidh air son Chriosd math agus luachmhor, ni a's e a' chuid a's measa dheth, an sin co-dhùnaidh sibh maille riumsa, gu'm beil Chriosd uile luachmhor.

1. Is éigin dha sin a bhi math a tha teachd o'n aon Tì mhath; a' nise tha àmhgharan a' teachd o Dhia, neach tha 'na aonar math: "Bha mi a'm' thosd, cha d' fhosgail mi mo bheul," arsa Daibhidh: C'arson? "a chionn gur tusa a rinn e." (Salm xxxix. 9.) Bha mi tosdach agus cha do labhair mi; C'arson a Dhaibhidh? A chionn gur e Dia a rinn e.

2. Is éigin d'a sin a bhi math a bha air fhulang leis a mhath bu ro mhillse: a nise bha àmhgharan air am fulang le Criosd neach is e am math a's ro mhillse: "Bha e 'na dhuine dhoilghiosan, agus eòlach air bròn," Isaiah liii. 3

3. Is éigin dha sin a bhi math a dheasaicheas agus a dh'ullaicheas sinn air son òighreachd ghlòrmhor, am math sìorruidh. A nise tha àmhghar a' deanamh so: "Is math dhomhsa gu'n robh mi ann an àmhghar." Mo chàirdean, am beil sibh a' creidsinn rìgh Daibhidh? An creid sibh Daibhidh an Criosdaidh? an creid sibh Daibhidh an naomh? An creid sibh Daibhidh duine a réir cridhe Dhé féin? C'uime, tha e 'g innseadh, Gu'm bu "mhath dhasan gu'n

robh e ann an àmhghar.' Amhaircibh anns an t-seadhamh rann air ais o so, agus chì sibh an t-aobhar, oir ars' esan " Mu'n robh mi ann an àmhghar, chaidh mi air seacharan ; ach a nise tha mi a' gleidheadh t'fhacail." (Salm cxix. 67—71.)

Freagairt ro thaitneach ; agus air an aobhar sin, " is math dhomhsa gu'n robh mi ann an àmhghar." Mar a rithist, " Oir a ta ar n-àmhghar eutrom, nach eil ach ri sealain, ag oibreachadh dhuinne," (2 Cor. iv. 17.) Ciod a tha iad ag oibreachadh ? " trom chudthrom glòire a ta ni's ro anabarraich agus sior-mhaireannach." Am beil fhios agaibh ciod a tha iad ag oibreachadh dhuinn ? C'uime trom chudthrom glòire a ta ni's ro anabarraich agus sior-mhaireannach.

O Chriosdaidhean! fo bhur trioblaidibh is mò tha bhur n-ionmhais a's mò 'nan laidhe: tha àmhgharan math, ach cha n-eil iad taitneach, mar thuirt Pòl, " Ach cha mheasar smachdachadh air bith am feadh 's a ta e làthair sòlasach, ach doilghiosach : gidheadh, 'na dheigh sin bheir e uaithe toradh siothchail na fireantachd, do'n droing a ta gu dligheach air an cleachdadh ris :" (Eabh. xii. 11.) tha 'm peacadh taitneach, ach cha n-eil e math : ach tha ni's mò de dh-olc ann am boinne do thruailleachd, no th' ann am fairge do dh'àmhghar. Tha Dia tre àmhghair a' sgaradh a' pheacaidh a tha e fuathachadh, o'n anam a ta e gràdhachadh cho ro ionmhuinn : leis an àmhghar a's mò, tha Dia a' teagasg dhuinn an oilein a's mò : agus an uair a tha 'n creideach 'na laidhe fo làimh an tì a tha g'a chur fo àmhghar, tha e 'na laidhe anns a' chridhe sin a ta ga ghràdhachadh ; tha

creidich air an ceusadh leis an t-saoghal, chum's gu'm bi iad air an ceusadh do'n t-saoghal; tha 'n fheòil 'na nàmhaid do dh'fhulangas, a chionn gu'm beil fulangas 'na nàmhaid do'n fheòil, faodaidh i duine a dheanamh 'na chùirtear talmhaidh, ach cha dean i duine gu bràth 'na fhianais nèamhaidh ; iadsan nach giùlain cùing Chriosd air am nuinealan, cha ghiùlain iad gu bràth crann-ceusaidh Chriosd air an dromannan: ach tha creideach a' socrachadh cia mar chuireas e mais air a' chrann-cheusaidh, ni's mò na mar sheachnas e an crann-ceusaidh: cha n-eil neach sam bith cho misneachail ris an dream sin a ta diadhaidh: cha tuit creideach gu bràth 'na chadal, air son Iosa, gus an tuit e 'na chadal ann an Iosa: tha cuid a' deanamh glòir anns an ni sin is e an nàire, agus am bi nàire oirnne ás an ni sin is e ar glòir? Tha e 'na onoir a bhi air as-onorachadh air son Iosa Criosd. Innis dhomh, O chreidich nach eil Criosd le chrann-ceusaidh, na's fearr no an saoghal le 'chrùn? An saoil, thusa a Chriosdaidh, ge do bhiodh an àmhuinn teth, seadh, seachd uairean ni's teotha, is ann a chum thusa a dheanamh seachd uairean na's fearr: ni deuchainnean teinteach Criosdaidhean òrdha, thug am peacadh iomadh creideach a dh'ionnsaidh fulangais, agus ghleidh fulangas iomadh creideach o pheacachadh: iadsan a bhitheas air an geur-leanmhuinn an so air son a bhi caitheadh am beatha gu math, bithidh iad air an crùnadh an deigh so air son bàsachadh gu math: ni call ar cinn, slighe a dh' fhaotainn ar crùin: deasaichidh Dia ar soithichean le uisge an àmhghair, mu'n doirt e staigh fion na glòire. Leis a so chì sibh, a mhuinntir ionmhuinn, gu'm beil

masladh Chriosd luachmhor. Tha e na's fearr a bhi air a ghleidhead ann an uisge sàillt' na lobhadh ann am mil.

*Anns a' cheathramh àite*, Tha Iosa Criosd do ghnà luachmhor do chreidich, tha e na's luachmhoire dhaibh na mìle saoghal ; a chionn gu'm beil e ghnà maille riu 'nan uile dheuchainnibh, agus 'nan uile thrioblaidibh ; agus 'nan uile theanntachdaibh, agus 'nan uile àmhgharaibh. " 'Nan uile àmhghar bha esan fo àmhghar." O mo chàirdean, cò nach fuiligeadh maille ri leithid so do chòmpanach ? " An uair a shiubhlas tu trid nan uisgeachan, bithidh, mise maille riut ; agus trid nan àibhnichean, cha tig iad tharad ; an uair a dh'imicheas tu tre an teine, cha loisgear thu, agus cha dean an lasair gréim ort." (Isa. xliii. 2.) Am beil sibh a' faicinn so a Chriosdaidhean, tha e maille ruibh anns an teine, anns an uisge, anns a' phrìosan ; anns gach-uile ionad, agus aig na h-uile am : " Cha'n fhàg, agus cha tréig e am feasd sibh," (Eabh. xiii. 5.) Tha e 'g itheadh 'sa g' òl agus a' cadal maille ruibh ; tha e laidhe sios, agus ag éiridh suas maille ruibh: Goirear caraid dheth, agus da-rìreadh 'se ar caraid a's fearr : " Is e so fear mo ghràidh-sa, agus is e so mo charaid, a nigheanan Ierusaleim." Dàn. v. 16.

(1.) Tha Iosa Criosd 'na charaid dìleas. (2.) Tha e 'na charaid crionna. (3.) Caraid cùramach, no caraid a tha 'g ullachadh .(4.) Caraid truacanta. (5.) Caraid seasmhach. (6.) Caraid gràdhach. (7.) Caraid siorruidh.

Tha e g'ar gràdhachadh gu crìch, agus cha n-eil crìoch air a ghràdh; an tì a thug dhuinn iomhaigh féin, tha e gràdhachadh iomhaigh féin annainn : thug Iosa Criosd e-féin dhuinne, agus air ar son-ne, tha

e g'ar gràdhachadh ann féin, agus mar e-féin. O! ciod an caraid milis a ta ann an Criosd! thug Dia ann an toirt dhuinn Chriosd, fhior chridhe air ar son-ne. A nis, a mhuinntir ionmhuinn, cia mar is urrainn Iosa Criosd gun a bhi ghnà luachmhor do chreideach, a tha mar so do ghnà maille ri creid-each?

*Anns a' chùigeamh àite*, agus *anns an àite mu dheireadh*, C'arson a ta Iosa Criosd cho luachmhor do chreidich?

*Air tùs,* Do bhrigh gur e beatha a' chreidich; " Nuair a dh'fhoillsichear Criosd, neach a's e ar beatha-ne an sin bithidh sibhse mar an ceudna air bhur foillseachadh maille ris ann an glòir." (Col. iii. 4.) Tha beatha tri-fillt' a' sruthadh o Chriosd; beatha do ghràs, beatha do chomh-fhurtachd, beatha do ghlòir.

*Anns an dara h-àite*, Tha Criosd luachmhor do chreidich, do bhrigh gur e an solus: mo thruaighe! mo thruaighe! gus am bi sinn ann an Criosd is éigin dhuinn a bhi ann an dòrchadas. Is ann 'na sholus-san, a ta sinne a' faicinn soluis, " Mosgail, thusa a tha d' chadal, agus éirich o na mairbh, agus bheir Criosd solus dut." Ephes. v. 14.

*Anns an treas àite*, Tha Criosd luachmhor do chreidich, do bhrigh gur e am biadh: " Oir is biadh gu firinneach m'fheòil, agus is deoch gu firinneach m'fhuil;" (Eoin vi. 55.) O! ciod am biadh taghta a tha aca-san gu beathachadh air, aig am beil Criosd gu beathachadh air! Och! anaim, ciod air bith thu, aig nach eil Criosd gu beathachadh air, cha n-eil 'na t'aran ach aran a théid a dhìth.

*Anns a' cheathramh àite,* Tha Criosd luachmhor

do chreidich, do bhrìgh gur e an neart; gabh duine a tha mach a Criosd, cha n-eil neart aige gu cur an aghaidh, na gu buaidh a thoirt air ni sam bith; gu h-àraid air a' pheacadh; " as m'eugmhais-sa," arsa Criosd, " cha'n urradh sibh aon ni a dheanamh;" (Eoin xv. 5.) " Oir air dhuinne bhi fathast gun neart, an àm iomchuidh bhàsaich Criosd air ar son." A bhi gun Chriosd, agus a bhi gun neart is aon ni e.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha Iosa Criosd luachmhor do chreidich, do bhrigh gur esan am fireantachd agus an naomhachd.

*Ann 'san t-seathadh àite*, Tha Iosa Criosd luachmhor do chreidich, do bhrigh gur esan an cuibhrionn; is e uabhas a nàimhdean e, agus cuibhrionn a shluaigh féin.

Dh'fhaodainn ann am beagan nithe sònraichte an creideach fhosgladh gu mionaideach, agus toiseachadh le cheann, agus fheuchainn dhuibh; na h-uile ni is aithne dha do nithe Dhé gu'm beil e an comain Chriosd air an son; " Oir is e Dia a thuirt ris an t-solus soillseachadh a dorchadas, a dhealraich ann ar cridhe-ne, a thoirt soluis eòlais glòire Dhè, ann an gnùis Iosa Criosd." Na h-uile eòlas mu Dhia, gach uile sholus soisgeil, na h-uile eòlas mu nithe spioradail, tha e uile againn o Chriosd. Ma bheir sinn fainear an creideach 'na chridhe, ma gheibh sinn an sin cridhe briste, cridhe truacanta, cridhe math agus ionraic, cridhe co-cheangail nuadh; cia mar a thàinig e gu s. a bhi aige? tha e aige mhain uaithe-san, anns am beil an co-cheangal nuadh air a dheanamh, agus is e sin Criosd. Thugaibh fainear an creideach 'na ghràsan, mar a ta creideamh, agus gràdh,

agus faighidin, agus irisleachd, agus a' chuid eile; tha e aig uile o Chriosd, " As a lan-san fhuair sinne uile, agus gràs air son gràis." (Eoin i. 16) Cha n-eil aon ghràs ann nach eil againn o Chriosd. Thugaibh fainear e 'na chaitheadh-beatha, tha e 'na dhuine ionraic agus ceart. Co rinn eadar dealachadh air-san? C'arson nach eil e cho làn do chuir chealgach ri daoine eile? C'uime, cha d'fhòghlum esan Criosd mar so: tha Criosd a' teagasg dha a bheatha a chaitheadh air mhodh a's naomha no tha daoine eile a' deanamh: ionnas mar sin ma tha creideach na's fearr na muinntir eile anns an ni so, faodaidh e ràdh, buidheachas do Chriosd, oir roimhe so chaith mi mo bheatha cho diomhain ri daoine eile; ach a nise cha d'fhòglum mi Criosd mar so. Thugaibh fainear an creideach 'na shochairean, 's esan mac Dhé, agus is ann trid Mhic Dhé Iosa Criosd a tha esan 'na mhac do Dhia. " A mheud 's a ghabh ris, thug e dhaibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia, eadhon dhaibh-san a ta creidsinn 'na ainm," (Eoin. i. 12.) Ionnas mar sin ma's e mhac Dhé, feumaidh e buidheachas a thoirt do Chriosd air a shon; ma tha e 'na aon de'n teaghlach rìoghail, 'na aon do'n ghinealach thaghta, feumaidh e buidheachas a thoirt do Chriosd air a shon; oir is ann annsan, agus da thrid-san 'na aonar, a tha na h-uile ni math againn a tha sinn a mealtainn. Thugaibh fainear e 'na chomh-fhurtachd: cha n-eil aon latha math aige, nach ann o Chriosd a tha e aige; am beil comh-fhurtachd aige ann an òrduighean, ann an comunn nan naomh agus ann an ùrnaigh? Feumaidh e buidheachas a thoirt do Chriosd air son so uile.

Agus mar so leig mi ris duibh an Criosdaidh, agus dh'fheuch mi dhuibh gur e Crisod na h-uile anns

na h-uile ; ciod air bith a's fiach an creideach tha e an comaine Chriosd air a shon.

A nise cuiribh so uile cuideachd, agus faicibh ciod an t-aobhar mòr a ta gu'm biodh Criosd luachmhor do chreidich ; agus am beil iongantas sam bith gu'm biodh na h-anmannan sin air lasadh le gràdh mar so dhasan, is nach eil iad a meas nach fiach d'an anmaibh a bhi beò ach air a shon-san, agus ann-san agus air a sgàth-san. O mo chàirdean, tha aobhar ro mhòr aig creidich a bhi cur luach agus meas cho ard air Criosd, neach, is e an *uile* anns na *h uile.*

*Co-chur.* Bithidh a' cheud fheum air son ceas-nachaidh agus féin-dhearbhaidh : Chuala sibh gu'm beil Criosd luachmhor, luachmhor do Dhia, do dh' ainglibh, agus do naomhaibh. Ach a nis,' O anaim, am beil e luachmhor do t' anam-sa ? ma tha e luach-mhor dhutsa, an sin tha na h-uile ni a tha luach-mhor dhàsan luachmhor dhutsa.

O, gu'n deanadh daoine ach buntainn gu firinn-each ri'n anmannan féin ! tha mòran a' labhairt mu ghràs, ach is beag a tha blasad do ghràs : cha n-eil na h-uile aon a gluasad coltach ri Criosdaidh, a labhras coltach ri Criosdaidh ; tha mòran d'an aithne ciod a tha gu bhi air a dheanamh ; ach gu bràth cha dean iad e ; tha mòran a' caitheadh aodach suaithchiontais Chriosd agus a' deanamh tràilleal-achd an diabhoil ; tha mòran aig am beil làmhan cho gheal ri oluinn, agus an cridheachan cho dubh ri ifrinn ; tha mòran a' saoilsinn iad-féin a bhi do' do nèamh cho cinnteach is ge do bhiodh iad cheana a' chòmhnaidh ann ; tha mòran a saoilsinn gu'n éirich gu math dhaibh an deigh so, a chionn gum beil e cho math maille riu an so ; tha mòran a laidhe sios le leithid do dhòchais air an leapaichean tàimh,

aig nach nach bi dhànachd laidhe sios leo 'nan leapaichibh duslaich: tha mòran ag amharc fireanta, a tha mhàin fireanta 'nan amharc: ach a mheud sa mealladh dream éile le taisbeanadh breige do naomhachd, meallaidh siad iad-fein le taisbeanadh breige do shonas. Cuimhnichibh, a Chriosdaidhean gu'm bi còta na caorach air a thoirt bharr druim a mhadaidh-allaidh. Mar bi ni sam bith air a dheanamh le bhur n-anmannan air nèamh, cha bhi ni sam bith air a dheanamh air son bhur n-anmannan air talamh; cha n-eil dòigh air ruigheachd air bhur slàinte, ach le bhur slàinte oibreachadh, a mach.

Cha n-eil Dia a' ceangal suas neach sam bith ann an banntaibh na beatha, ach iadsan a ta 'nan òighreachan air beatha; cha n-eil dòigh air beatha a chaitheadh nach eil deagh-bheusach, agus an sin bàs fhaghinn a ta fireanta. O air an aobhar sin ceasnaichibh sibh-féin. Cuiridh mi far comhair ceithir cheisdean gu bhi air am fuasgladh le bhur cridheachan-féin.

(1.) Ciod a chòir a ta agaibh annsan? (2.) Ciod na cumhachdan a ta agaibh uaithe-san? (3.) Ciod na rùintean a ta sibh a giùlan dhasan? (4.) Ciod an t-ullachadh a ta sibh a deanamh air a shon-san?

O, Chriosdaidhean, gu'n tugadh sibh fainear gu math do na nithe cudthromach sin! Innis dhomh, O! anaim, ciod a fhuair Iudas le bhuntain chealgach? cha d'fhuair ni sam bith ach taod, anns an robh a chorp air a chrochadh; agus teine, anns an robh anam air a losgadh. Ged' fhaod an talamh duine aingidh a chumail beò, gidheadh cha ghabh nèamh duine aingidh air dha bàs fhaighinn. Deirim, air an aobbar sin, ceasnaichibh sibh-féin.

*Anns an dara h-àite*, Labhraidh mi beagan le dòigh earail, agus comh-dhùnaidh mi.

*Air tùs.* Ma ta Iosa Criosd cho luachmhor, O an sin, fosglaibh dorus bhur n-aigne dhasan, chum 's gu'm fosgail esan dorus na slàinte dhuibhse ; fosglaibh do Dhia na glòire, chum 's gu'n dean esan sibhse glòrmhor. Feuch a ta Dia 'na sheasamh aig dorus bhur cridheachan, agus a' bualadh, " Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh ; ma dh'éisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu'm fosgail e'n dorus, thig mi a steach d'a ionnsaidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." (Tais. iii. 20.) Tha e bualadh le fhacal, le shlait, le Spiorad, le thròcairaibh, le bhreitheanasaibh, le chomh-fhurtachdaibh, agus tha so uile a chum gu'n tig esan a staigh agus gu'n gabh e shuipeir maille ruibh. A nis, a' pheacachaibh, nach fosgail sibhse dorus bhur cridhe do Chriosd, chum 's gu'm fosgail esan dorus nèimh dhuibhse? Ma dhùineas sibh a mach Criosd as bhur cridheachan, dùinidh esan sibhse a mach a nèamh, agus ciod a gheibh sibh leis a sin? O, mo chàirdean, tha òr aige gu'r deanamh saibhir, fion gu misneach a thoirt dhuibh, aran gu'r beathachadh, fìreantachd gu sibhse fhìreanachadh, tròcair gu'r sàbhaladh, sonas gu'r crùnadh.

*Anns an dara h-àite.* Bitheadh na h-uile ni a ta luachmhor do Dhia luachmhor dhuibhse. (1.) Mac Dhé. (2.) Leabhar Dhé. (3.) Latha Dhé. (4.) Orduighean Dhé. (5.) Ministearan Dhé. (6.) Sluagh Dhé.

O ! biodh iad so luachmhor dhuibh ; tha sluagh Dhé ro-luachmhor dhuibh ; tha naomh cho glòrmhor 'na thruaighe is mò, sa ta peacach truagh 'na ghlòir is mò. Gu'n tugadh Dia beannachadh do na chaidh a liubhairt.

# AN T-IONGANTACH.

" *Tha e gu léir ionmhuinn.*"—Dàn. v. 16.

TEAGASG,—*Gu'm beil* IOSA CRIOSD, *neo-chrìochnach agus ro ghràdhach.*

A BHI ann an staid gràis, is e gu'n a bhi truagh ni's mò, is e bhi sona gu siorruidh. Is e creideamh a dh'aonas Criosd agus anmannan naomhaichte cuideachd air talamh ; agus is e gràdh a dh'aonas Dia agus anmannan air an glòracadh cuideachd air nèamh. O! a chreideacha, is sibhse a mhuinntir luachmhor sin air nach eil an saoghal airidh; tha tuilleadh glòir aig Iosa air a thoirt dha o aon naomh, na tha e faighinn o'n t-saoghal uile a bharrachd. Cha n-e mhàin gu'n dlighear leinn ar séirbhis do Chriosd, ach dlighear leinn sinn-féin dha mar an ceudna.

Ni mi nise tòiseachadh air seachdamh ainm chliùteach ar Tighearna Iosa Criosd, ni is e IONGANTACH. Is e so aon do dh' ainmeannan ionmhuinn Iosa Criosd ann an Isa. ix. 6. " Agus goirear mar ainm dheth, Iongantach." A phuing a leagas sinn sios agus o'n labhair sinn is e so,—

TEAGASG. Gu'm beil Slànaighear a' chreidich 'na Shlànaighear Iongantach.

Tha e Iongantach ann an sùilibh nan aingeal uile agus nan naomh air son gràidh. Tha 'n saoghal agus deamhnaibh le eagal, a' gabhal iongantais dheth.

Air son fosgla'dh na puing' òirdheirc so, gabhaibh na nithe àraid sin.—(1.) Tha Criosd Iongant-

ach 'na nàdur. (2.) Tha e Iongantach 'na phearsa. (3.) Tha e Iongantach 'na theachd 'san fheòil. (4.) Tha e Iongantach 'na naomhaibh. (5.) Tha e Iongantach 'na dhreuchdaibh. (6.) Tha e Iongantach 'na mhiorbhuilibh a dh' oibrich e. (7.) Tha e Iongantach 'na irioslachd. (8.) Tha e Iongantach 'na bhuaidh-làraich. (9.) Tha e Iongantach 'na dhol suas. (10.) Tha e Iongantach 'na ardachadh. (11.) Tha e Iongantach 'na oibreachadh a thaobh a naomhaibh. 'S an àite mu dheireadh, Tha e Iongantach 'na theachd gu breitheanas.

Tha cuid aig am beil tuilleadh ùine na a th' aca do' ni air an labhair iad, ach a nise tha tuilleadh agamsa do ni air an labhair mi 'na th' agam do dh'ùine; uime sin is éigin dhomh mòran do nithe luachmhor a leigeil seachad, le dìth ùine luachmhoir. A mhuinntir ionmhuinn, cha làimhsich mi ach aon do na nithe àraid sin, agus is e sin an seachdamh.

*Gu'm beil Iosa Criosd Iongantach ann an irioslachadh.*

Is e so an ceann air am buanaich sinn a nis', agus gu firinneach is e so aon is mò do na h-iongantasaibh uile; gu'm biodh esan a bha cho àrd air a thoirt cho iosal; gu'm biodh esan a bha cho saibhir air fàs cho bochd; gu'm bàsaicheadh Tighearna na beatha, agus gu'm fasadh, an Dia mòr 'na naoidhean, agus a'm Facal Siorruidh gu'n chomas facail a labhairt; gu'm biodh esan a rinn an lagh air a dheanamh fo'n lagh; gu'm biodh esan a bha ni b'òirdheirce no na h-ainglean uile, air a dheanamh na b'u lugha agus na b'ìsle no na h-ainglean. O! sibhse ainglean mar a ta sibh a' gabhail iongnaidh de so, gu'm biodh Tighearna nèimh agus na talmhuinn air a dheanamh 'na shéirbhiseach d'a sheirbhis-

ichibh féin! "Ach chuir se e-féin ann an dimeas, a' gabhail air féin dreach séirbhisich," (Philip. ii. 7.) Is eigin dha so a bhi iongantach, do na h-uile aingeal air néamh.

Ach gu dol air m'aghaidh, *Sa' cheud àite*, Ghabh Criosd air féin, ar nàdur-ne, (Eabh. ii. 6.) Cha b'urrainn Dia cromadh n'a b'ìsle no bhi air a dheanamh 'na dhuine, agus cha b'urrainn duine a bhi air ardachadh ni b'airde na bhi air aonadh ri Dia. An tì a rinn roimhe duine 'na anam a réir iomhaigh Dhé, rinn e nise dha féin corp a réir iomhaigh duine; duine a bhi air a dheanamh coltach ri Dia tha e 'na iongantas, ach Dia a bhi air a dheanamh coltach ri duine tha e na iongantas na's mò: Ach c'uin a bha e an uair a ghabh Iosa Criosd air féin ar nàdur-ne? An uair a bha e ann an neo-chiontas, saor o na h-uile truaighe agus bochduinn? Cha n-ann; ach an uair a bha e aig a' cheum a b'ìsle an deigh an tuiteam, an uair a bha e ro bhochd, ro dhòrainneach, ro làn do dh' fhuil, ro mhallaichte, ro pheacach, ro anmhunn. "Oir air dhuinne bhi fathast gun neart, an àm iomchaidh bhàsaich Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh."

A nise mo bhràithrean, gu'n gabhadh Iosa Criosd air féin ar staid-ne, ar n-anmhuinneachd, ar mallachadh, ar nàdur, an uair a bha e mar so iosal, mar so bochd, mar so dorainneach: O! is iongantas nan iongantas so, agus gidheadh tha sibh a' faicinn gu'n d'rinn Iosa Criosd mar so. O, isleachadh iongantach, a'm b'éigin do Dhia ar n-anmhuinneachd a ghabhail air féin? An do ruith sinne cho fada air clàr-cunntais an dioghaltais, is nach b'urrainn, neach sam bith dioladh a thoirt ach Dia féin? Nach faodadh e ainglean no a naoimh a chur uaithe, ach a'm b'éigin

dha féin teachd agus gun atharrach? Cha'n fhaodadh, cha'n fhaodadh; cha b'urrainn ainglean no naoimh a dheanamh; ach ma shàbhalas Criosd sinn, is éigin dha féin teachd agus bàsachadh air ar son.

*Ann an dara h-àite*, Thainig irioslachd ar Slànaighear a nuas ro iosal.

*Anns a' cheud àite.* Bha e air a bhreith o mhaighdin bhochd, gun a bhi ann am meas no 'n urram sam bith. Nach robh baintighearna na bean-uasal idir ann an Ierusalem, air son a' Phrionnsa mhòir so nèimh agus na talmhuinn gu bhi air a bhreith leatha, ach gu'm b'eigin dha bhi air a bhreith o mhaighdin bhochd dhi-mheasaich? Seadh, gu cinnteach, bha mnathan uaisl' an lionmhoireachd ann an Ierusaleim, ach cha do ghabh an Tighearn' Iosa Criosd sùim do na beartaich na's mò no do na bochdan.

*Anns an dara h-àite.* Bha e air fhoillseachadh do bhuachaillean bochda, agus cha n-ann do dh'iompairean agus do rìghrean, cha n-ann do dh'uachdarain agus do dhaoine mòra, cha n-ann do *ollaimh* agus do dhaoine fòghluimte, cha n-ann do Chesar san Ròimh. Deirim, nach deach na h-ainglean agus an sgeul aoibhneach agus an naidheachd mhath sin a chuir an céill do Chesar san Ròimh, ach do bhuachaillean bochd anns na h-achaibh, Luc. ii. 8—10.

*Anns an treas àite.* Bha e air a bhreith ann an stàbull, (Luc. ii. 7.) Cha n-ann an taigh maiseach no ann an lùchairt, cha n-ann an seòmar; cha n-ann, ach ann an stàbull far an robh eich agus ainmhidhean air am biadhadh.

*Anns a' cheathramh àite.* Bha e air a phasgadh

suas ann an luideagan, agus air a chuir 'na laidhe ann am prasaich, cha bu luideagan do dh'anart grinn no do shìod iad, cha robh aodach airgeid na òir ann, na culaidhean luachmhor, ach aodach bochd agus suarach, coltach ri luideagan duine bhochd. A nis, a mhuinntir ionmhuinn, cuiribh so uile cuideachd, agus innsibh dhomh ciod a ta na's iongantaiche no e? O! irisleachd, irisleachd, cia mòr do shaibhreas a ta mar so air a chliùthachadh dhuinne! tha thu toileachadh dhaoine, a' deanamh ainglean aoibhneach, agus a' cur dheamhnaibh gu h-amhluadh, agus a' toirt a' Chruithear do'n phrasaich. O, Iosa mhilis, thug thu buaidh air a' bhàs le bàsachadh!

*Anns an treas àite*, An treas iongantas ann an irisleachd Chriosd is e so, rinneadh bochd e. Gu'n d'rinneadh esan a bha cho beartach cho bochd; gu'm biodh esan a bha 'na Thighearna nan uile, gun ni sam bith aige; an Tì a rinn nèamh agus talamh gun àite còmhnaidh aige leis féin; an Tì a tha toirt chrùintean, buaidh, beatha, glòire do dhream eile, gun chrùn sam bith aige féin an so ach crùn droighinn: Bha ni bu mhò aig na sionnaich agus aig an eunlaith na bha aig Iosa Criosd. " A ta tuill aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an adhair; ach cha n-eil aig Mac an duine ionad anns an cuir e a cheann fodha." (Mata viii. 20.) Bha tuill aig na sionnaich anns an cuireadh iad an cinn fopa ach cha robh àit' aig Criosd anns an cuireadh e a cheann fodha. Mar a bha e air a bhreith ann an taigh duine eile, mar sin bha e air a thiodhlaiceadh ann an uaigh duine eile." Oir is aithne dhuibh," ars an t-abstol, " gràs ar Tighearna Iosa Criosd, ge do bha e saibhir, gidheadh gu'n

d'rinneadh bochd e," (2 Cor. viii. 9.) "Gidheadh gu'n d'rinneadh bochd e," seadh, bochd d'a rìreadh, agus cho bochd is nach robh peighinn aige. Their sibh, gu'm beil duine ro bhochd aig nach eil peighinn; gu firinneach b'e leithid sin do neach a bha ann an Criosd; cha robh sgillinn aige a dh'iocadh cìs gus an dh'fhuair se e a beul éisg, (Mat. xvii. 27.) Agus an uair a bha e gu marcachd ann am mòrachd do dh'Ierusaleim, cha robh carbad, cha robh each na beathach aige bu leis féin; b'éigin dha marcachd air asal duine eile, (Mat. xxi 2.) O! sibhse a naoimh bheannaichte, gabhaibh iongantas agus biodh iongnadh oirbh ris a so, nach esan dealradh Dhé, pàrras nan aingeal, maise nan nèamh, fear-saoraidh an duine, fear-sgriosaidh a' bhàis agus Rìgh nan naomh. Agus gu'm biodh e air a dheanamh cho bochd air ar son-ne! O! tha so iongantach do dh'ainglibh agus do dhaoinibh.

*Ann sa' cheathramh àite,* An ceathramh iongantas ann an irisleachd Chriosd is e so, gu'n do dhoirt e fhuil sea uairean air son pheacach bochda; agus tha so 'na iongantas mòr.

*Anns a' cheud àite,* Be'n ceud uair, 'nuair a bha e air a thimchioll-ghearradh aig ceann ochd laithean a dh' aois. O ciod e an t-Iosa beannaichte a ta so? Ciod?—ullamh air son na h-iobairt cheana; Gun e bhi ach na h-ochd laithean a dh'aois—agus. gu'n dhoirt e fhuil, air son slàinte anmannan dhaoine càillte!

*Anns an dara h-àite,* Be'n darna h-uair, an uair a bha e an cruaidh-ghleachd anma anns an lios. Tha Mata a'g innseadh dhuinn, gun do "thòisich anam air a bhi brònach, agus ro-dhoilghiosach," (Mat. xxvi. 37.) "Thòisich e air a bhith fo uabh-chrith,

agus fo anabarra bròin;" (Marc xiv. 33.) " Air a bhi fo àmhghar, (Eoin xii. 27.) " A nise tha m'anam fo àmhghar; agus ciod a their mi? Athair, saor mi o'n uair so." Fo àmhghar, O Thighearna, ciod e so? Thusa a cheanglas suas tonnan uaibhreach na fairge, agus a thionndaidheas cridheachan rìghrean mar shruthaibh uisgeachan; thusa a leag bunaitean na talmhuinn, agus a sgaoil na nèamhan mar sgàile, thusa a tha ri tairneanaich anns na neòil; thusa a ta cumail suas nan uile ni le facal do chumhachd; agus ciod so, thusa fo àmhghar? Och, an t-uabhas, an t-uabhas, am bròn a rinn gréim air anam Chriosd! Arsa Lucas, gu'n robh e ann an cruaidh ghleachd anma. " Agus air bhi dha ann an cruaidh-ghleachd anma chuir e fallas dheth," Ciod? cha b'e fallas nàdurrach, ach fuil,—bha e ann am fallas fala uile thairis.

O! mar a thàinig Criosd a snàmh d'ar n-ionnsaidh-ne ann am fuil, agus nach eil deur againne ri shileadh, air son nan sruth sin uile d'a fhuil-san? Dh'ith sinne na dearcan goirte, agus bha déisinn air fhiaclan-san; streap sinne sa' chraoibh, agus ghoid sinn am meas toirmisgte, agus chaidh esan suas am fàradh a' chroinn-cheusaidh, agus bhàsaich e: O! cia ionmhuinn b'u chòir dha bhi n'ar sealladh? Bu chòir dhuinn a chrann-ceusaidh a chaitheadh n'ar cridheachan agus a thasgaidh suas mar a rinn Maois air a mhana anns a' phoit. Is e crann-ceusaidh Chriosd (deir neach àraidh) an iuchair òir a ta g'ar leigeil-ne a steach do phàrras, agus tha 'n t-aingeal leis a chlaidheamh lasarach air a thionndadh a mach. Dh'ionnlaid fhuil-san air falbh ar peacannan.

*Ach, 'sa'n treas àite,* Dhoirt e fhuil air ar soin-ne

an uair a bha a ghialan air an teumadh agus air an reubadh: spionadh an fhionnaidh, mar tha am faidhe a' labhairt, "Thug mi mo dhruim do'n luchd-bualaidh ,agus mo ghialan dhaibh-san a spion am fionnadh." (Isa. L. 6.) Tha cuid am barail, gu'n robh gialan Chriosd air an reubadh gu ruig fhior smig ,agus gu'n robh fheusag air a spionadh dheth: bha 'n dà chuid ro-choltach ri bhi fior: cha b'urr-ainn a h-aon dhiù a bhi gun mhòran fala: oir tha sinn a' leughadh gu'n dh'fhalaich na saighdearan a shùilean, agus an sin bhuail iad e 'san aghaidh, agus dh'iarr iad air fàisneachd a dheanamh cò e a bhuail e; rinn iad cùis ghàire dheth, (Luc. xxii. 64.) O mar a bha 'n aghaidh sin aige-san air a reubadh agus air a còmhdach le fuil, a bha na bu dealraiche na' ghrian! Esan a bha n'a bu mhaisiche na clann nan daoine; an Tì is *e daoimean* mòr lainnireach agus dealrach *fàinne na glòire.* O mar a bha esan air a chomharrachadh agus air a spuacadh thairis le fuil! O! sibhse a luchd a' chridhe chruaidh, sibhse a luchd a' chridhe raig, (agus da-rìreadh tha sinn uile tuilleadh is rag) mar dean breitheanas agus an t-òrd bhur cridheachan a bhriseadh, leigibh le gràdh agus tròcair a dheanamh. Amhairc air Criosd, agus abair, An dh'fhuilig thu so air mo shonsa, agus nach gràdhaich mise thusa, O Thighearna! agus nach dean mi, séirbheis dhut, agus ùmhlachd a thoirt dhut, agus urram a thoirt dhut? Mar sin abair, agus mar sin dean, agus gu'n abradh an Tighearna gu ma h-amhlaidh a bhitheas.—Ach an sin.

*Anns a' cheathramh àite,* Dhoirt Criosd fhuil an uair a bha 'n crùn do'n droighinn dheilgneach air a chuir air a cheann, (Mat. xxvii. 29.) Tha cuid do na *h-aithrichean* ag ràdh, gu'n dh'fhuair

e tri-deug agus tri fichead lot 'na cheann, gu cinnteach cha b'urrainn gu'n mhòran fala tighinn ás: O! ciod an sealladh a bha so, a bhi 'g amharc air a' cheann sin aige-san, a bha mar an t-òr ro-fhinealta, mar a tha chéile chumail a mach e bhi; a nise còmhdaichte le droighinn, agus reubta le droighinn! gu'n deanadh esan an crùn deilgneach do dhroighinn geur a chaitheadh a bha airidh air crùn na glòire!

*Anns a' chùigeamh àite,* An cùigeamh uair a dhoirt e fhuil b'e an uair a bha a làmhan agus a' chasan air an tairgneachadh ris a' chrann-cheusaidh: na casan maiseach sin aige-san a thàinig a' toirt sithidh air na tulaichean, a toirt leis sgeul aoibhneach na sìthe agus na slàinte; a toirt sithidh, arsa Gregori, o'n rìgh-chathair do'n chreathail, o'n chreathail a dh'ionnsuidh a' chroinn-cheusaidh, agus o'n chrann-cheusaidh chum na rìgh-chathrach a rithist. O mar a bha na làmhan beannaichte sin aige-san air an tairgneachadh agus air an deanadh daingean ris a' chrann-cheusaidh! O sibhse a spioradan beannaichte, amhaircibh a nuas o nèamh, agus faodaidh sibh eadhon an t-Uile-chumhachdach fhaicinn a' dol air a ghlùinean aig casan dhaoine. O sibhse ainglean! cia mar bu chuidhe dhuibhse ioghnadh a ghabhail dheth so, bhur Tighearn agus bhur maighistir fhaicinn ga àicheadh féin cho fada, is gu'n do ghabh e air féin dreach seirbhisich! "Chì sinn Iosa, ars' an t-abstol, a rinneadh rè uine bhig ni b'isle no na h-ainglean." Chum bàs fhulang, cha d'rinneadh an Cruithear a mhàin 'na chreutair, ach na b'isle na cuid do na creutairean a rinn e. O sibhse naoimh bheannaichte! C'arson nach eil' ioghnadh oirbh ris an iongantas so? a bhi faic-

inn maise nan nèamh, pàrras nan aingeal, dealradh glòir an Athar, Fear-saoraidh an duine, ga irisleachadh mar so agus a' gabhail air féin nàdur duine, air son slàinte anma an duine.

*Anns an t-seadhamh àite, agus ann san àite, mu dheireadh*, Dhoirt Criosd fhuil an uair a bha 'n t sleagh air a tilgeadh 'na thaobh, as an tàinig a mach air ball fuil agus uisge, (Eoin xix. 34.) Tha cuid ag ràdh, gu'n robh an saighdear a' lot Criosd leis an t-sleigh 'na dhuine dall ach air do dh'fhuil Chriosd frasadh a mach air a shùilean, dh'aisig i a fhradharc dha, agus rinneadh e 'na dhuine iompaichte, 'na shearmonaiche, agus na mhartaireach. Their sibh leigheas ro-iongantach, gu'n tigeadh fuil as an léigh, agus gu'm biodh a' bhuaidh sin aig fhuil-san, gu'm bitheamaid uile air ar saoradh tre bhi creidsinn. Tha leigheachan an cumantas fial mu fhuil dhaoine eile, ach caomhantach air am fuil féin ; ach cha n-eil a' chùis mar sin maille ris an leigh againne, ann an àite fuil a thoirt as an duine euslan anns a ghàirdean, is ann a thàinig fuil as a thaobh féin : C'arson a tha thu frasadh a nuas t'fhala, agus a' teachd a snàmh ann a t' fhuil ? Nach leòir aon bhraon? Tha aon bhraon, deir Luther, na's luachmhoire no nèamh agus talamh. O gràdh gun tomhas! O saorsa iongantach ! Gu'n gabhadh Dia air féin anmhuinneachd duine, tha sin iongantach da rìreadh ! Is leòir le rìgh mathanas a thoirt do mheirleach, ach gu'm bàsaicheadh an rìgh féin air son an droch dhuine, tha sin do-labhairt ! Mar so rinn ar Tighearna beannaichte, ar Slànaighear beannaichte: bhàsaich e chum's gu'm faodadh sinne bhi beò : chaidhe agus dh'fhuilig e 'na chruaidh-ghleachd, chum's gu'n " cumadh e suas sinn le còrnaibh, agus

gu'n sgapadh e ùbhlan m'ar timchioll;" dh'fhuilig e a phian bu ro-mhò, chum's gu'm mealamaide an subhachas a's ro-mhò. O cia gràdhach, cia gràdhach a bha Criosd 'na fhulangas! "Cò nach tugadh gràdh dhutsa, O Rìgh nan naomh?" A Chriosdaidh, thoir fainear cia mòr a rinn do Thighearn agus do Shlànaighear gràdhach fhulang agus dol fodha air do shonsa. O fhuil luachmhor, tha i gar saoradh, tha i g'ar glanadh, tha i g'ar n-ionnlad, tha i g'ar fireanachadh, tha i g'ar naomhachadh tha i g'ar n-aiseag do Dhia, agus g'ar toirt do nèamh.

*Anns sa' chùigeamh àite*, Iongantas eile ann an irisleachd Chriosd is e so, dh'fhuilig e 'na anam, "A ta m'anam ro-bhrònach, eadhon gu bàs," (Mata xxvi. 38,) arsa Criosd.

O ciod am facal a bha so Dia ga labhairt! "A ta m'anam ro bhronach, eadhon gu bàs!" Air son duine a radh mar sin cha' b' iongantas e, ach Dia a radh mar sin, O is iongantas mòr so da-rìreadh! B'e fulangas anma anam nam fulangas: thug Criosd anam suas air son ar n-anma-ne anam-san an àit ar n-anma-ne.

Dh'fhuilig lionmhoireachd do na séirbhisich fhìrinneach 'nan cuirp, mar a bha na mairtirich a bh' air an cràdh-phianadh, agus air an losgadh, agus air an sàbhadh ás a chéile: ach bha mòran saorsa aca 'nan anmaibh, bha 'n anmannan làn do mhòr aoibhneas spioradail agus do chomhfhurtachd. Ach a nise cha n-e mhàin gu'n dh'fhuilig Iosa Criosd 'na chorp, ach 'na anam mar an ceudna, agus is e sin an ni a ta deanamh an iongantais na's mò, gu'n dh'fhuilig Criosd 'na anam. Dh'òl e cupan an àmhghair, chum's gu'm faodadh sinne cùpan an t-sòlais òl; bhlais e 'm bàs air ar son-ne, chum's gu'm

blaiseadh sinne beatha trid san; bha e air a thréigsinn, chum's nach bisinne air ar tréigsinn am feasd.

*Anns an t-seathadh àite,* Iongantas ann an irisleachd Chriosd is e so, gu'm fuiligeadh e na h-uirr ead fhanaid a bhi air a dheanamh air; bha fanaid air a dheanamh air mar chaidh a dheanamh air Samson leis na Philistich, an uair a bha shùilean air an cuir a mach. Agus gu firinneach tha so 'na iongantas mòr.

(1.) Ma bheir sinn fainear cò e Criosd. (2.) Ma bheir sinn fainear cò iadsan a rinn fanaid air. B'esan Dia, an Dia-dhuine, cha robh anntasan ach duslach agus luaithre.

(1.) Thilg iad smugaid air. (2.) Dh'fhalaich iad a shùilean. (3.) Chrùn iad e le droighinn. (4.) Chuir iad slat-chuilc 'na làimh an àite slat-rioghail. (5.) Chuir iad uime aodach purpuir. (6.) Lùb iad an glùinibh dha ann an di-meas. (7.) Bheannaich iad dha, ag ràdh, "Fàilte dhut, a Rìgh nan Iùdhach." (8.) Thug iad air a' chrann-ceusaidh féin a ghiùlan, air an robh e gu bhi air a chrochadh, mar is gnà le luchd-droch-bheart imeachd le taod mu'n cuairt air am muinealan chum peanais: mar sin thug iad air-san an crann ceusaidh a ghiùlan. (9.) Thug iad ana-cainnt dha, a' crathadh an cinn. (10.) Cheus iad e maille ri dà ghadaiche, agus esan sa mheadhon, mar gu'm b'esan prionnsa nam meirleach, an ciontach bu mhò dhiù uile. (11.) Rinn iad buaidhchaithream thairis air 'na thruaighe. Mar so cha dh'fhàg iad riamh e gus an dh'fhàg anam an saoghal: agus so uile rinn iad ann an di-meas dha, chum's gu'n deanadh iad a bhàs ni bu chràitiche agus ni b'u nàraiche. O mo chàirdean, cha n-

iongantas beag so, ma bheir sinn fainear mar a bha fanaid air a dheanamh air Iosa Chriosd.

*Anns an t-seachdamh àite*, Iongantas 'na irisleachd be so, dh'fhuilig e mòran o Athair; an so tha iongantas mu labhras sibh mu iongantais. Cha dh'fhuilig e mhàin o Iudhaich agus o Chinnich o Sgrìobhaichibh, agus o Phairisichibh o Iudas agus o Philat, o dhaoin' aingidh agus o dheamhnaibh; ach dh' fhuìlig e mar an ceudna o Athair; agus is e so an ni a ta deanamh an iongantais na's mò, "Ach b'i toil an Tighearna a bhruthadh; chuir e fo àmhghar e." (Isa. liii. 10.) Thugaibh fainear, shaoileadh neach, na'n caomhnadh Dia neach sam bith, gu'm b'e Mhac e, a Mhac féin, a Mhac gràdhach aonghin Mhic féin, Mac a bhroillich, agus gidheadh cha do chaomhain Dia e chuid bu lugha, "An tì nach do chaomhainn a Mhac féin, ach a thug thairis e air ar son-ne uile," (Rom. viii. 32.) Thugaibh fainear so, cha do chaomhainn Dia esan, ach thug e thairis e air ar son-ne. Ma thig Iosa Criosd agus ar peacannan a ghabhail air féin, cha chaomhainn Dia esan, ach leigidh e mach iomlanachd a cheartais, agus ceartas gus an t-iomlan air-san, gus an d'ìoc e'n fheòirling dheireannach do cheartas. O Iosa bheannaichte, an deach thu fo na h-uirread de thruaighe air son a' pheacaidh a chuir sinne an gnìomh, air son an oilbheum a thug sinne seachad, air son na ceannairc a rinn sinne? O an sin ciod an t-aobhar neo-chrìochnach a th' againn air do ghràdhachadh, agus a bhi umhal dhut, agus urram a thoirt dhut! Oir mar is mò a rinn agus a dh' fhuilig esan air ar son-ne, is ann is ionmhuinne a bu chòir dha bhi dhuinne.

*Ann'san ochdamh àite*, An t-iongantas mu dheireadh a dh'ainmicheas mi is e so, chunnaic Criosd roi-laimh na h-uile ni deth so, agus ghabh e oslàimh gu toileach e chum an cinne-daonna a' shàbhaladh: bha fhios aige mu'n tàinig e o nèamh, cia mar a dheanamh muinntir a dhùcha, na h-Iùdhaich, a ghnàthachadh, agus gu'm brathadh aon do mhuinntir a theaghlaich féin e: "Oir b'aithne do dh'Iosa o thus, cò iad nach robh a' creidsinn, agus cò a bhrathadh e," (Eoin vi. 64,) cha robh ni sam bith ann an còm na h-aimsir nach robh air thoiseach ann an còm Chriosd; b'aithne dha e bho thùs, ars' an sgriobtur. A nise gu'm biodh roimh-eolas aig Iosa Criosd air na h-uile ni do'n truaighe ro-iongantach so a dh'fhuilig e, gidheadh gu'n tigeadh e gu saor, gu toileach, agus gu h-aoibhneach o nèamh, a bhàsachadh agus a dh'fhulang air son thruaghanan bochda mar sinne; an so tha iongantas ainglibh agus dhaoine, "Feuch, ataim a' teachd," arsa Criosd, "a dheanamh do thoilse. O Dhé." "Feuch, ataim a teachd," (Eabh. x. 9.) agus ciod e an ni a bha e ri dheanamh? C'uime, gu fulang air son duine bochd, gu duine bochd a shaoradh. Am beil sibh a' faicinn an so, mo chàirdean, ciod an gràdh mòr a dh'iomchair Criosd da shluagh: seach gu'm biodh iad ann an ifrinn, agus air an damnadh, thigeadh Iosa Criosd o nèamh agus dh'fhuiligeadh e na h-uile ni de so air an son, ge do b'aithne dha roimhe cia mar a bhiodh e air a ghnàthachadh: O is iongantas mòr so, a Chriosdaidhean gràdhach! Air leam gu'm bu chuidhe da leithid so do nèamhnaid dealradh n'ar sùilibh-ne. Tha sinn a seòladh do ghlòir, cha n-ann air chuaintean sàillt' ar deuraibh, ach air fairge

dhearg fala Chriosd. Gu firinneach tha e iongantach ri smaointeachadh cho mòr sa rinn e air ar sonne, agus chò beag s a tha sinne a' deanamh air a shon-san: mar is mò a bha fhulangas-san, is ann is mò a bha ar peacannan-ne: mar is mò a bha a chràdh-san, is ann is mò bu chòir d'ar gràdh-ne a bhi dhàsan. Ni mi do'n phuing so feum chum fiosrachaidh agus earail.

*Fheum* I. Am beil e mar sin, gu'm beil Slànaighear a chreidich 'na Shlànaighear iongantach? An sin tha e toirt fios duinn air *ochd nithibh.*

'*Sa' cheud àite*, Is e so mo cheud cho-dhunadh o na chaidh a ràdh. Gu'n robh fulangas Chriosd (anns na dh'fhuilig e o dhaoine 'na chorp, agus anns na dh'fhuilig e o Dhia 'na anam) ro mhòr: cha n-e mhàin gu'n dh'fhuilig e cràdh 'na chorp, ach cruaidh-ghleachd 'na anam mar an ceudna. Och, an fhàirge do dh'fhulangasan, an fhàirge do dhoilghios, an fhàirge do dh'fhuil, an fhàirge do dheòir a choisich ar Slànaighear trid, a' theachd a thoirt sìth a dh'ionnsaidh ar n-anmannan, slàinte dh'ionnsaidh ar n-anmannan, gràs agus glòir a dh'ionnsaidh ar n-anmannan! Dh'fhuilig e bho dheamhnaibh, dh'fhuilig e 'na ainm, dh'fhuilig e 'na bhuill, dh'fhuilig e 'na chorp, dh'fhuilig e 'na anam; be'n t-aobhar ar peacaidh-ne, a chrìoch ar slàinte-ne. Ma dh'amhairceas sibh tre eachdraidh a bheatha, gheibh sibh an t-iomlan do bheatha làn bròin agus truaighe: bha e air a gheur-leanmhuinn, bha e air a bhuaireadh, bha e air a mhaslachadh, bha e air a chasaid gu breugach, bha e air a bhrath, bha e air a ghlacadh, bha e air a cheusadh. Ciod a their sinn? An abair sinn tuilleadh? Ciod tuilleadh is urrainn a bhi air a ràdh? Bha e làn doilgheis,

thug e ainm o dhoilghios; goirear d'ar Tighearn Iosa Criosd duine dhoilghiosan, "Na dhuine dhoilghiosan, agus eolach air bròn." (Isa. liii. 3). A nise thugaibh breth, mo chàirdean, cò dhiù a bha beatha Chriosd làn dhoilghiosan, no nach robh; thug e ainm o dhoilghios. O Iosa mhilis, bha t' fhulangas mòr da rìreadh. Is e so mo cheud cho-dhùnadh.

*Anns an dara h-àite,* Dh'fhuilig Criosd leis féin. Bha e 'na aonar 'na fhulangasaibh; cha d'iomchair aon chuid aingil na naoimh roinn sam bith maille ris 'na fhulangasaibh; cha d'iomchair dh'òl e an cupan searbh 'na aonar; ghlan esan 'na aonar ar peacaidh-ne; "Ghlan e ar peacaidh-ne d'a thrid féin," (Eabh. i. 3.) Cha robh neach sam bith aig Criosd a chuideachadh uallach trom a ghiùlan maille ris, dh'iomchair e-féin 'na aonar e. Ach, a mhuinntir mo ghràidh, ge do dh'fhuilig ar Tighearna Iosa Criosd leis féin, gidheadh cha dh'fhuilig e air a shonféin; dh'fhuilig e air ar son-ne, dh'fhuilig e air son an ni sin a thoill sinne; "Gu deimhin ar n-anmhuinneachd ghiùlain e, agus ar doilghiosan dh'iomchair e; ach shaoil sinne gu'n robh e air a bhualadh, air a smachdachadh le Dia, agus air a chlaoidh: ach lotadh e air son ar peacaidhne, bhruthadh e air son ar n-aingidheachdan; leagadh air-san smachdachadh ar sìth, agus le a chreuchdaibh-san shlànaicheadh sinne." (Isa. liii. 4, 5.) Am beil sibh a' faicinn an so a Chriosdaidhean, cia lion air *ar* son-ne ta an so? *Ar n-anmhuinneachd, ar doilghiosan, ar peacaidhean, ar n-aingidheach, ar sìth; tha ar cùig uairean agaibh an so.* Mar sin a rithist. "Rinneadh bochd e air bhur sonsa:" 2 Cor. viii. 9.

Thugaibh fainear, air bhur sonsa, no air ar sonne is e an t-aon ni e. Mhuinntir ionmhuinn, bha e air a bhreith air ar son-ne, "Rugadh dhuinne duine-cloinne;" bha e air a thoirt air ar son-ne, "Thugadh dhuinne mac," (Isa. ix. 6.) "Bha e air a dheanamh 'na mhallachadh, air ar son-ne," (Gal. iii. 13.) Tha 'n sgriobtur ag innseadh dhuinn, gu'n robh e air a dheanamh 'na mhallachadh, ach b'ann air ar son-ne; bha e air a thoirt thairis air ar son-ne uile.

"An tì nach do chaomhainn a Mhac féin, ach a thug thairis e air ar son-ne uile," (Rom. viii. 32.) O chàirdean! b'ann air ar son-ne a bha na nithe sin uile; air a dheanamh 'na mhallachadh air ar son-ne, air a dheanamh na ìobairt pheacaidh air ar son ne, air a thoirt thairis air ar son-ne, agus a tha e nis air nèamh a' deanamh eadarghuidhe air ar sonne: (Eabh. vii. 25.) Ionnas mar sin, mo bhràithrean, na h-uile ni a dh'fhuilig ar Tighearn Iosa, cha b'ann air a shon féin a' bha e, ach b'ann air ar son-ne a bha e; dh'fhuilig ar Slànaighear beannaichte air ar son-ne, chum's nach fhuiligeadh-sinne. —Is e so an dara co-dhùnadh.

*Anns an treas àite*, Is e mo threas co-dhùnadh, gu'm beil e na's mò do Chriosd ni sam bith fhulang, na do na h-uile duine agus aingeal na h-uile ni fhulang. Guidheam oirbh thugaibh fainear mo chàirdean, nan deanadh na h-uile rìgh agus iompaire an rìghchathraichean fhàgail, an crùin, an rìoghachdan, an slatan rioghail, an glòir, an urram, agus an culaidhean rìoghail, agus gu'm biodh iad air teachd agus staid Lasaruis bhochd a ghabhail orra, gu dol air an aghaidh gu suarach, agus am beatha a chaitheadh gu h-ainiseach, agus bàsachadh gu nàrach. C'uime.

cha bhiodh so uile cho mòr ri Iosa Criosd, Mac Dhé, an ni bu lugha a dh'fhuilig e fhulang. A nise na's faide, deiream, ge do bhiodh na h-uile aingeal air nèamh, agus na h-uile duine air thalamh air teachd agus fulang, agus air bàsachadh deich mìle bàs, cha bhiodh e cho mòr, sa bha e do Chriosd ni sam bith fhulang; a chionn gur creutairean iadsan, *'s es-an* am Maighistir ; 's iadsan na h-iochdarain, *'s es-an* an t-Uachdaran ; tha iadsan suarach, tha *es-an* Cumhachdach ; *'s es-an* Rìgh nan rìgh, agus Tighearn nan tighearn.

" Cha do mheas e 'na reubainn e féin a bhi coltach ri Dia," (Phil. ii. 6.) A nise deirim, nach biodh a leth uirread iongantais, ge do bhiodh na h-uile aingeal air nèamh, agus duine air thalamh, air teachd agus fulang, sa bha ann am Mac Dhé a theachd agus e féin irisleachadh, agus a bhi umhal gu bàs, eadhon bàs a' chroinn-cheusaidh. O! 's e so iongantas nan iongantas ; bha *fhulangas* iongantach, bha *irisleachd* iongantach, bha *fhoighidin* iongantach, bha *a ghràdh* iongantach ; cha b'urrainn duine sam bith gràdh bu mhò a nochdadh ; ghràdhaich e sinn ionnas gu'n do bhàsaich e air son gràidh. A nise, tha mi guidhe oirbh, thugaibh fainear an co-dhùnadh so, — Gu'm beil e na's mò do dh' Iosa Criosd ni sam bith fhulang, na do na h-uile dhuine agus aingeal na h-uile ni fhulang. Agus da-rìreadh, mo chàirdean, leigibh leam innseadh dhuibh, tha mi gann do bhriathran gu labhairt, na gu chur an céill; oir tha araon bhriathran tearc agus uireasbhuidh ann am briathran chum an ni so a chuir an céill.

*Anns a' cheathramh àite,* Is e so mo cheathramh co-dhùnadh, Ciod an staid thruagh anns an robh

sinne, gu'm b'éigin d'ar Tighearn agus d' ar Slànaighear Iosa Criosd so uile fhulang, so uile a ghiùlan, dol fo so uile air son pheacach bochda? Ciod an staid thruagh anns an robh sinn an saoil sibh ? Gu cinnteach bha truaighe an duine ro mhòr, gu'm feumadh e leithid so do shaorsa : O ! ciod am bealach a rinn am peacadh eadar Dia agus sinne, gu'm feumadh Mac Dhé tighinn o nèamh chum na talmhuinn a dh'fhulang so uile ? O ! mo chàirdean, am peacadh ciurramach, am peacadh ciurramach tha mi 'g ràdh, mhill e sinn ; spuinn am peacadh sea seudan o gach neach, agus tha gach seud dhiù sin ni's luachmhoir e na nèamh agus talamh: Am b'àill leibh fios a bhi agaibh ciod iad na seudan a rinn am peacadh a spuinneadh uainn? Innsidh mise dhuibh iad, agus an sin their sibh leamsa, gu'n robh sinn ann an staid ro thruagh.

(1.) Tha e g' ar spuinneadh do dh'iomhaigh Dhé. An saoil sibh nach bu sheud luachmhor so ? spuinn e sinn tha mi 'g radh do dh'iomhaigh Dhé agus tharrainn e anns an duine dealbh an diabhoil ; Is e mi-run sùil an diabhoil, is e ain-tighearnas làmh an diabhoil, is e toibheum teanga an diabhoil, agus is e cealgaireachd ladhar-sgoilt' an diabhoil. (2.) Tha 'm peacadh g' ar spuinneadh d' ar dàimh cloinne, agus 'g ar deanamh n'ar tràillean do'n diabhol, tràillean do'n pheacadh, 'nar tràillean do'n t-saoghal, agus 'na'r tràillean dhuinn féin ; is e so seud eile a chaill sinn. (3.) Tha e 'g ar spùinneadh d'ar càirdeas ri Dia, agus 'g ar deanamh n'ar nàimhdean do Dhia, agus na'r nàimhdean do Chriosd, nàimhdean d'ar n'anam féin, agus naimhdean do na h-uile ni a ta math. (4.) Tha e g'ar spuinneadh d'ar comh-chomunn agus d'ar comunn ris an Ath

air, ris a' Mhac agus ris an Spiorad; agus g'ar deanamh 'n-ar coigrich agus 'n-ar coimhich. (5.) Tha e g' ar spuinneadh d'ar còraichean agus d'ar sochairean, do nèamh agus do nithe nèamhaidh, agus g'ar deanamh 'n-ar cloinn féirge agus 'n-ar n-oighreachan air ifrinn. (6.) Tha e g'ar spuinneadh d'ar n-urram agus d'ar glòir, agus g'ar deanamh gràineil agus truagh; mar a dh'fhaodas sibh fhaicinn, "O bhonn na coise gu ruig an ceann, cha n-eil fallaineachd ann; ach lot, agus bruthadh, agus creuchd lobhta." Isaiah i. 6.

A nise mo chàirdean, cuiribh so uile cuideachd, agus an sin faicibh cò dhiù a tha no nach eil sinn truagh a thaobh nàduir, agus nach robh feum againn air Slànaighear a theachd agus ar saoradh o'n truaighe so anns an robh ar n-anmannan air dol fodha! A nis' an so tha ar sonas, a Chriosdaidhean, ann an Criosd tha na seudan sin againn a rithist a chaill sinn anns a' cheud Adhamh; iomhaigh ghlòrmhor Dhé, ar daimh-cloinne: ar càirdeas, ar comunn, ar dlighe, agus ar glòir agus ar n-urram, tha na h-uile ni againn a rithist, le a bhi air ar cruthachadh ann an Iosa Criosd. O mo chàirdean, bha 'n duine ann an staid ro bhrònach, thug an duine e-fein gu staid bhrònach, bha ar staid 'na staid truaighe.

*An cùigeamh* cò-dhùnadh is e so. Thug Iosa Criosd beatha d'ar n-ionnsaidh-ne, ach thug sinne bàs da ionnsaidh-san: beatha do ghràs, beatha do cho-fhurtachd, beatha do ghlòir; thug esan glòir d'ar n-ionnsaidh-ne, ach thug sinne nàire da ionnsaidh-san; thug esan saibhreas d'ar n-ionnsaidh-ne, ach thug sinne bochduinn da ionnsaidh-san; thug

esan aoibhneas d'ar n-ionnsaidh-ne, ach thug sinne doilghios da ionnsaidh-san; doilghios air muin doilghis: chuir sinn an crùn droighinn air a cheann-san: chuir esan crùn na glòire air na cinn againne. Shaoil sinne an talamh a bhi tuilleadh is math air a shon-san, agus cha leigeamaid leis a bhi beò an so, ach chuir sinn gu bàs e, ach cha n-eil esan a saoil-sinn nèamh a bhi tuilleadh is math air ar son-ne: bithidh sinne an cunnart nàire a ghabhail esan aid-eachadh an làthair dhaoine, ach cha n-eil nàire air-san sinne aideachadh an làthair Athar, agus aing-lean naomha; dhìt sinne esan, ach tha esan g' ar fireanachadh-ne. O mo chàirdean, smuaintichibh air bhur mi-chaoimhneas dhàsan, agus deanadh na smuainteanan mu chaoimhneas agus mu a ghràdh neo-chrìochnach dhuibhse, bhur n-aigneadh a tharr-ainn a mach as a dheigh-san. *Is e sin an cùigeamh.*

Mo *sheathadh* co-dhùnadh is e so. Tha aobhar ro mhòr aig na h-uile creideach Dia a bheannach-adh air son Iosa Criosd: thug Dia an t-Athair esan dhuinne; nach robh 'n-ar càirdean dha, ach 'n-ar nàimhdean: dhuinne, nach robh 'n-ar mic, ach 'n-ar tràillean: dhuinne, nach robh 'n-ar n-ainglean, ach 'n-ar daoine: dhuinne, nach do ghràdhaich Dia, ach a dh'fhuathaich e: Och! nach ann againn a tha'n t aobhar Dia a bheannachadh air son Iosa Criosd? "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n tug e aon-ghin Mhic féin, chum's ge b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige." (Eoin iii. 16.) O! mo chàirdean, ciod an tiodhlaic a ta ann an Iosa Criosd.

*Anns an t-seachdamh àite.* Ma tha Iosa Criosd cho iongantach, O, an sin, cia truaillidh an ni e, cia

suarach an ni e do chridheachan dhaoine ni sam bith a roghnachadh roimh Iosa Criosd? Guidheam oirbh, agus iarram oirbh uile sibh a thoirt aire do'n cho-dhùnadh so. Gu cinnteach, mo chàirdean, ma tha Iosa Criosd cho iongantach, cho luachmhor, cho ionmhuinn, cho saibhir, cho mhilis, agus cho oirdhearc; O an sin tha e na ni ro ghràineil, na ni aingidh, na ni truaillidh, ni sam bith a roghnachadh ro' Iosa Criosd. O! faodaidh mi labhairt le bròn cridhe, gu'm beil iad tuilleadh is lionmhor anns an t-saoghal a ta ga chur-san an suarachas, agus nach eil a' deanamh ni sam bith dheth, agus nach eil ga ghràdhachadh idir, agus a tha roghnachadh gach ana-mhiann truaillidh air thoiseach air-san: ged nach eil ni sam bith na's *mallaichte na so*, cha n-eil ni sam bith na's *coitcheann na e*, a Chriosdaidhean; daoine a bhi roghnachadh na nithe is gràineile ro' Chriosd.

*Air tùs.* Tha 'n duine saoghaltach aingidh, a roghnachadh salachar an t-saoghal ro' Iosa Criosd, is urrainn e éisdeachd agus ùrnaigh, leughadh agus trasgadh fhàgail, chum an saoghail a leantainn: tha e roghnachadh an òir ro' Dhia, talamh, ro' neamh, buannachd ro' ghlòir, a chuid airgeid truaillidh ro 'n t-Slànaighear. O, thusa a shaoghaltaich aingidh, a shaoghaltaich dhòrainneich an urrainn do d' shaibhreas t-anam a shàbhaladh? Leig leam fheòraich dhiot. An urrainn do d' shaibhreas do shaoradh o ifrinn? An urrainn do d' shaibhreas do thoirt do nèamh, air dhut a bhi g'a roghnachadh ro' Chriosd? O! thig an Tighearn Iosa ann an teine lasara, a dheanamh dioghaltais air an leithidibh sin, agus an sin bithidh fhios agad air do chosg, agus air do phéin, agus air do dhòrainn, nach urrainn do

shaibhreas do chumail a mach á ifrinn: nach mòr is lugha na sin a bheir e t-anam do nèamh an sin chi thu t-amaideachd an uair a bhitheas e tuilleadh is anmoch.

*Anns an dara h-àite.* Misgearan, tha misgearan aingidh, a' roghnachadh am poitearachd ro' Chriosd tha'm misgear a' raoghnachadh a chuid stòp air thoiseach air-san, tha'm misgear a' coiseachd tro' fhairge do dhibh a dh'ionnsaidh uaighe; is urrainn e suidhe latha, na òidhche iomlan, anns an taigh-leanna, agus air leis nach eil ann ach ùine bheag; ach uair ann an seirbhis Dhé, O cia cho fad sa mhothaicheadh e sin? O! thusa a mhisgear, tha thu tionndadh od' chùpain ro luath, tha cupan aig Dia Uile-chumhachdach air do shon-sa, ach cha n-e cùpan do dh'fhion-milis, na cùpan do bheòr, ach cùpan do dh' fhéirg a dh'òlas tu fad siorruidheachd, ni a tha na's measa na luaidhe theth òl sios 'na d' sgòrnan. Tha do dhibh *aige* an so, cha n-e mhain òl gu phathadh a chasg, ach gu òl thar tomhas, gus an dean san abair e ni nach fios da: bithidh beag na's leòir aige ann an ifrinn, cha n-eil aon taigh-òsda na taigh-leanna an sin; cha n-eil, cha n-eil, braon uisge ri fhaotainn an ifrinn uile thairis: O chreutair thruaigh! mairidh tu beò ann an lasraichean loisgeach, agus leanaidh do theanga ri d' ghial, agus ge do bheireadh tu mìle saoghal air son aon bhraon uisge, cha n fhaigh thu e. Agus air an aobhar sin, guidheam oirbh, ma tha neach sam bith da'n leithidibh sin an so, ann an ainm Dhé éisdibh agus gabhaibh eagal, agus na deanaibh ni's mò de dh-aingidheach. O! cha bhithinn ann a t'àite air son deich mìle saoghal; agus gidheadh cha n-urrainn mi gu'n innigh thruacant' a bhi agam

mu'd thimchioll, a tha ga'm cho-eigneachadh gu labhairt mar so, air dhomh fios a bhi agam air do staid na's fearr na th' agad féin. O ! na'm b'urrainn thu ach labhairt ri d' cho-mhisgearan a ta nis' ann an ifrinn. O ciod an eachdraidh eagalach a dhinnseadh iad dhut mu 'n losgadh, agus am fulangas, agus am pian, agus an dòrainn ; tha cuid ann an ifrinn cheana air son nam peacannan ceudna anns am beil thusa caitheadh do bheatha ; agus ma chaitheas tusa do bheatha agus ma bhàsaicheas tu as eugmhais Chriosd, bithidh tu an ùine ghearr maille riu.

*Anns an treas àite.* Fear na'm mionnaibh, tha 'm fear-mionnachaidh toi-bheumach, a' roghnachadh a mhionnaibh ro' Chriosd. Is urrainn mòran mionnachadh air an Cruithear agus air an Tì a rinn iad, agus labhairt gu h-uaibhreach agus sealltainn gu h-ard, agus gluasad le tàir, mar nach biodh Dia ann gu peanas a chur an gnìomh, mar nach biodh ifrinn ann gu'n cuir ann a dh'fhulang dioghaltais teine siorruidh. Ro mhath leig leam innseadh dhut, O thusa fhir nam mionn ! a ta nis' a' gabhail tlachd ann am mallachadh, bithidh tu an ùine ro ghearr air do chur le mallachd do dh'àite mallaichte, " Imichibh uam, a shluagh mallaichte, dh'ionnsaidh an teine shiorruidh," their Criosd ri leithid sin do dhaoine.

*Anns an àite mu dheireadh.* Tha 'n duine uaibhreach a' roghnachadh uabhair ro' Chriosd; na'm biodh deise do dh'aodach grinn 'na laidhe air an dara làimh, agus Criosd air an làimh eile, b'fhearr leis an duine uaibhreach an deise aodaich a chur air na *esan*. O ! tha mi guidhe oirbh, mo chàirdean, thugaibh fainear cia truaillidh agus gràineil an ni,

ni sam bith a roghnachadh ro' Chriosd! "Smuainichibh a nis' air so," ars' an Salmadair, "sibhse nach cùimhnich Dia; air eagal gu'n reub mi as a chéile, gun neach ann a theasairgeas." O chreutair thruaigh! smuainich air an sgriobtur sin. Tha thu a'd laidhe sgaoilte do na h-uile breitheanas anns a' bheatha so, agus do na h-uile pian anns a' bheatha a ta ri teachd, sibhse uile a mhuinntir aingidh a ta roghnachadh ni sam bith ro' Chriosd.

*Anns an ochdamh àite*, An co-dhùnadh mu dheireadh is e so, Ma tha Iosa Criosd cho iongantach, O an sin bu chòir do gach neach a ta cluinntinn uime, a smuainteachadh gur ni ro uabhasach dol mearachd air.

O Chriosdaidhean agus a chàirdean! thugaibh fainear dha; gu cinnteach 'is eigin do staid an duine no na mnatha sin a bhi brònach da rìreadh, a thig beò agus a bhàsaicheas as eugmhais Iosa Criosd. O chreutair bhochd! cha n-eil an diabhol ach ag amharc ri sealladh o Dhia gu tighinn agus do reubadh a'd bhloighdean, agus t-anam a tharrainn do dh'ifrinn. A chreutair bhochd, tha t'anam ann an cunnart na h-uile uair air a bhi air a ghlacadh le bàs, agus a bhi air a ghiùlan na phrìosanach do dh'ifrinn. O mo chàirdean, guidheam oirbh, am beil sibh a' smuainteachadh agus a' toirt fainear maille ribh féin, ciod e an ni brònach dol am mearachd air Criosd. Gus am beil duine annsan, cha n-eil ni sam bith aige; cha n-aithne dha ni sam bith, cha n-eil e mealtuinn ni sam bith, cha n-urrainn e ni sam bith a dheanamh, agus cha n-eil e iomchaidh air son ni sam bith, agus cha-n fhiù e ni sam bith, Gnà. x. 2.

O tha mi guidhe oirbh, gu'n tugadh sibh

fainear gu cudthromach do na h-uile truaighe, gur e sin an truaighe a's ro-mho dol am mearachd air Criosd: cha chomasach dhuinn gu bràth calldach an anma bhochd sin a chaoidh a chailleas Iosa Criosd: tha na h-uile calldach air a phasgadh suas anns an aon challdach sin. Agus air an aobhar sin tha mi guidhe oirbh uile, araon math agus olc, ath-smuaintichibh maille ribh féin ciod an staid bhrònach anns am beil an neach a théid air seacharan air Criosd.

---

## SLÀBHRAIDH ÒIR A' CHREIDICH.

Thainig mi nis' a dh'ionnsaidh an *dara feuma*, agus is e sin feum chum earail a thoirt: agus an so ni mi Slàbhraidh òir, do dh' fhichead tinne air son chreideach chum a caitheadh mu'n cuairt da'm muinealan.

(1.) Eisdibh na daoine a's rò fhearr. (2.) Leughaibh na leabhraichean a's rò fhearr. (3) Gleidhibh a' chuideachd a's rò fhearr.

1. Eisdibh na daoine a's rò fhearr. O! mo chàirdean, éisdibh ministear dheanamh anma saibhir, ministear bhùannachd anma, agus ministear rannsachaidh anma, aon a dh'fhoillsicheas uile chomhairle Dhé, agus a bheir a dhlighe do'n Athair, a dhlighe do'n Mhac, a dhlighe do'n Spiorad Naomha; aon a ni nithe cruaidhe furasda, agus nithe dorcha soilleir. Tha mòran ann, faodaidh mi ràdh le bròn agus a chum an naire, an àite nithe cruaidh' a

dheanamh furasda do'n t-sluagh, a tha deanamh nithe furasda cruaidh dhaibh, agus a' deanamh nithe soilleir dorcha : a' labhairt ann an teanga choimhich nach eil an sluagh a tuigsinn idir: agus so uile a dh'oibreachadh iongantais diomhain umpa féin anns a' mhuinntir aineolaich: ach cia neo-choltach ri Criosd, agus ris na faidhean, agus ris na h-abstoil, a ta iad sin, leigidh mi leibh féin breth a thoirt.

Tha so mar gu'n deanadh duine sgàlan cho ard ri turaid, 'nuair a tha obair air a deanamh air an làr. Goirear iasgairean do mhinistearan ; a nise, tha fhios agaibh nam paisgeadh iasgairean an cuid lion ri chéile, nach ghlacadh iad ni sam bith ; ach na'm b'àill leo an t-iasg a ghlacadh, feumaidh iad an cuid lion a sgaoileadh. Tha 'n sàmhla so soilleir. Is fearr cridhe air a naomhachadh na teanga airgeid, is fearr cridhe làn do ghràs binn-mhothachail na ceann làn do bharailean ; faodaidh eòlas baraileach, ceann duine a dheanamh neo-shuidhichte, ach gu bràth cha dean e cridhe duine naomha ; an ni sin is ro mhò a chioglas cluasan, is e is lugha a chuidicheas spioradan euslainteach: Cionnas a ta sinn gu labhairt ri Dia agus a bhi beò, nach mòr is lugha gu labhairt o Dhia agus ris an t-sluagh, chum's gu'm bi iad beò? Cia naomh a b'fheumail dhaibh-san a bhi, a tha tarrainn dlù do Dhia naomha? Tha ainglean air an gairm do mhinistearan, do bhrigh gu'm bu chòir dhuinn a bhi mar ainglean 'n-ar caithe-beatha, ach ma thuiteas ainglean tha iad a' tionndadh 'nan deamhnaibh. O bu chòir dhuinn a bhi naomha mar na h-ainglean naomha.

Is e amaideachd an t-searmonachaidh a shàbhalas anmannan, ach cha n-e searmonachadh amaideach! Theagaisg Criosd iad a réir mar a b'urrainn iad a

chluinntinn, agus a réir mar a b'urrainn iad a ghiùlan, (Marc iv. 33.) Bha Pòl urramach air an ni so, " Ach b'fhearr leam cùig facail a labhairt san eaglais le m'thuigse, chum gu'n teagaisginn daoine eile mar an ceudna, na deich mile facal ann an teangaidh choimhich." Faodaidh duine a bhi na sgoileir mòr, agus a bhi na pheacach mòr. Be Iudas am fear-bratha, Iudas an searmonaiche: agus uime sin, mo chàirdean, leigibh leam a ghuidhe oirbh, air sgàth bhur n-anmannan bochda, éisdibh na ministearan a tha teachd ni's faigse do Chriosd, do na faidhean, agus do na h-abstoil. 'S esan an searmonaiche a's ro fhearr, a ta deanamh an ro thuilleadh matha, agus a choisneas an ro thuilleadh anmannan. Faodaidh sibh dol o dhaoine dh'ionnsaidh firinn, ach cha'n fhaod sibh dol o fhìrinn a dh'ionnsaidh dhaoine: oir cha n-eil anns na daoine a's ro fhearr ach daoine air am feothas.

2. Leugaibh na leabhraichean a's ro fhearr, oir anntasan gheibh sibh na nithe a's ro fhearr; agus co-shìnibh na nithe a ta air a' labhairt ann an leabhraichibh dhaoine, ris na nithe a ta air a sgrìobhadh ann an leabhar Dhé.

3. Gleidhibh a' chuideachd a's ro fhearr; bithibh tric maille riusan a tha tric maille ri Dia; gluaisibh maille riusan a ta gluasad maille ri Dia. " Gu fìrinneach tha ar communn-ne ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd," (1 Eoin. i. 3.) Tréigibh na h-uile droch cuideachd, agus ceanglaibh sibh féin ri cuideachd mhath; biodh iad 'nan còmpanaich roghnaichte dhuibh, a rinn Criosd 'na chòmpanach raoghnaichte dhaibh; cuiribh ni's dlùithe d'ar cridheachan, an dream as dlùithe da chridhe-san; giùlanaibh ann bhur n-uchd le gràdh, an dream a

bhitheas air an giùlan leis na h-ainglibh gu uchd Abrahaim : biodh luchd-gràidh Chriosd 'nan luchd-gràidh agaibhse ; cò maille ris am bi creidich ach maille ri creidich ? Tha fios agaibh ciod e an sean fhacal. — *Eoin do dh'aon iteach cruinnichidh iad cuideachd.* "Agus an uair leigeadh as iad, thàinig iad a dh'ionnsaidh am muinntir féin." (Gniomh. iv. 23.) Gu firinneach cha n-eil neach sam bith 'na chuideachd iomchaidh air son creidich, ach creideach ; naomh agus peacach fhaicinn a co-chòrdadh maille ri chéile, is e am beò agus am marbh fhaicinn a cumail taighe cuideachd ; ge do tha daoine feòlmhor beò gu nadurrach, gidheadh tha iad marbh gu spioradail ; is fearr a bhi maille ri Lasarus ged is ann an luideagan na bhi maille ris an duine shaibhir 'na chulaidhean sgiamhach. "An tì a shiubhlas le daoinibh glic, bithidh e glic ; ach sgriosar companach nan amadan, (Gnà. xiii. 20 ) O gabhaidh còmhnaidh far am beil Dia a' gabhail còmhnaidh, deanaibh iad 'nan còmpanaich dhuibh air thalamh, a bhitheas 'nan còmpanaich agaibh air nèamh. Is e so a' cheud tinne.

II. Beachdaichibh gu tric, smuaintichibh gu tric air na ceithir nithe deireannach : am bàs ni a ta ro chinnteach am breitheanas ni a ta ro theann, ifrinn ionad a ta ro bhrònach, neàmh ionad a ta ro aoibhneach.

I. Beachdaichibh air a' bhàs, ni a ta ro chinnteach : "Tha e air òrduchadh do dhaoine bàs fhaotainn aon uair," (Eabh. ix. 27.) As an duslach bha duine air a dhealbh, do'n duslach bithidh duine air a philleadh. Gu smuainteachadh air a' bhàs is bàs e do chuid a dhaoine ; ach a mhuinntir ionmhuinn, beachdaichibh sibhse air a' bhàs : ni smaointean mu'n bhàs, am

peacadh a' chur gu bàs: is e crìoch na h-uile comhfhurtachd bàs an aingidh agus toiseach na h-uile truaighe, ach bàs nan daoine diadhaidh is leigeil a mach e do pheacadh agus do bhròn, agus leigeil a staigh do shìth agus do shonas: bithidh suaimhneas an naoimh gun choimeas, an uair a bhitheas piantan a' pheacaich do-iomchair: an uair a theid anam a' chreidich a mach á uchd féin, théid e gu uchd Abrahaim; an uair a gheibh creideach bàs, tha e fàgail uile dhroch-bheart 'na dheigh, agus a' giùlan a mhatha maille ris; an uair a gheibh peacach bàs, tha e 'giùlan a dhroch-bheart maille ris, agus a' fàgail a mhatha 'na dheigh; tha 'n dara h-aon a dol o olc gu math, an t-aon eile o mhath gu olc. An uair a dh'fhàgas duine naomh' an saoghal, tha fheòil a' pilltinn do'n duslach, agus tha Spiorad a' pilltinn gu fois; an uair a dh'fhàgas peacach an saoghal so, tha chorp a dol a dh'ionnsaidh chnuimhean gu bhi air a chaitheadh, agus tha anam a dol do lasraichean gu bhi air a phianadh; tha 'n dara h-aon a dol gu uchd Abrahaim, an t-aon eile gu uchd Bheelsebuib; am moll do'n teine, agus an cruithneachd do'n t-sabhal. O! air sgàth an Tighearna, beachdaichibh air a' bhàs. An uair a thig sibh do'n t-saoghal, cha n-eil sibh ach a' tighinn beò gu bàsachadh a rithist; an uair a théid sibh a mach as an t-saoghal, cha n-eil sibh ach a bàsachadh gu tighin beò a rithist; an neach a chaitheas a bheatha gu math, cha n-urrainn e bàsachadh gu h-olc; esan a tha dearbhta a beatha neo-chrìochnach, cha n-eil sùim aige cia cho luath sa bhàsaicheas e: ach an neach a chaitheas a bheatha as eugmhais eagail, bàsaichidh e as eugmhais dòchais: esan aig nach eil gràs 'na chridhe sa' bheatha so, cha bhi aon sìth

fhior aige 'na bhàs; tha sean pheacach na's dlùithe d'a dhara bàs, no tha e d'a dhara breith ; tha chorp na's dlùithe do thruailleachd no tha anam do shlàinte. Tha 'm bàs a' deanamh nam beann a's ro airde cho iosal ris na glinn is isle: tha culaidhean nam prionnsachan agus luideagan nan daoine bochd' araon air an tasgaidh le chéile ann an tasg-thaigh na h-uaighe. Is e 'n t-aobhar mu'n beil daoine a' deanamh cho beag ullachaidh air son a' bhàis, nach eil iad ach ri beag smaointeach mu thimchioll; an uair a mhothaicheas iad am peacadh a' deanamh greim orra, an sin tha eagal orra gu'm beil am bàs a tarrainn am fagus. Is leabaidh an uaigh gu fois a ghabhail innte, ach cha bhùth i chum malairt. An uair a theicheas an t-anam aig a' bhàs o chòmpanach gràdhach, cha choinnich iad ni's mò gu latha mòr a' mhòid dheireanaich. An uair a tha sibh a' cur dhibh bhur n-aodaich, smuaintichibh air cur dhibh bhur pàilliunnaibh ; bithibh a' dol d'ar leapaichean mar gu'm biodh sibh a dol d'ar n-uaighean, agus dùinibh bhur sùilean anns an t-saoghal so, mar a b'àill leibh am fosgladh anns an t-saoghal eile ; an uair a ta sibh a crupadh eadar na lian-bhrataibh leapa, an sin smuaintichibh mu 'ur n-anard bàis. Cùimhnichibh, a' Chriosdaidhean, gur urrainn Dia bhur pilleadh do'n duslach cho furasd 'sa b-urrainn dha bhur toirt as an duslach : is e'n diugh bhur latha gu bhi beò, faodaidh gur e maireach bhur latha bàis. Ni beachdachadh mu'n bhàs bhur ullachadh air son bàis.

2. Beachdaichibh air a' bhreitheanas, ni a ta ro theann : " Is éigin duinn uile bhi air ar nochdadh an làthair cathair-breitheanais Chriosd; chum gu

faigh gach neach na nithe a rinn e sa' choluinn, a réir an ni a rinn e, ma's math no olc e:" (2 Cor. v. 10.) Iadsan nach tig an làthair a chathair-thròcair, bithidh iad air an co-éigneachadh gu teachd an làthair a chathair-bhreitheanais, iadsan nach éisd fhacal mothaichidh iad a chlaidheamh; iadsan a ta gun ghràs san latha so, bithidh iad gun chainnt san latha sin: am beil sibh a' toirt an aire dhomh, mo chàirdean, aig deireadh, an t-saoghail; théid as do chéill an leithidibh sin, le bhi faicinn na talmhuinn 'na lasair, na nèamhan a' leaghadh, na reulltan a' tuiteam, na h-uaighean a' fosgladh, am breitheanas a' luathachadh, a' ghrian agus a' ghealach ri bròn, agus Criosd agus ainglean an a' teachd; an Tì a thig a dhùsgadh nam màrbh, thig e mar an ceudna a thoirt breth an na mairbh. O! mo chàirdean, bithidh an latha *mòr* do pheacaich *mhòra* 'na latha uabhasach, an uair a chi iad Chriosd a' teachd anns na neòil, aig am beil pearsa duine, ach cumhachd Dé, air dha bhi air a chrùnadh le mòralachd, agus air a choimhid le ainglibh, agus air a shéideadh le corraich, agus air a neartachadh le cumhachd, gus na h-uile rìgh agus uasal, ard agus iosal, bochd agus beartach, a thoirt a chum a mhòid; agus an sin bheir e breth orra, cha n-ann a réir gilead an gnùisean, ach a réir duibheid an coguisean. An Tì a bha air a choimhid a dh'ionnsaidh a' chroinn-cheusaidh le buidheann shaighdearan, bithidh e air a choimhid a dh'ionnsaidh cathair-breitheanais le còmhlan do dh' ainglean. Sibhse nach eil a' toirt fainear ni sam bith mu a theachd, cionnas a ta sibh a' smaointeachadh cunntas a thoirt seachad aig a' theachd? Air sgàth an Tighearna, beachdaichibh air a bhreitheanas faodaidh smuainteachadh mu'n bhreitheanas,

mo chàirdean, a thoirt oirbh gu'n seas sibh anns a' breitheanas: iadsan a ta nis' a toirt breth orra féin 'nan cùirtean diomhair féin, cha bhi breth air a thoirt orra le Criosd aig a' chùirt-cheartais fhollaiseach.

3. Beachdaichibh air ifrinn, ionad a ta ro bhrònach: O mo chàirdean, tha nèamh na ionad anns am beil na h-uile aoibhneach, agus tha ifrinn na ionad anns am beil na h-uile ni brònach; ann an nèamh cha n-eil ni sam bith ach sonas, agus ann an ifrinn cha n-eil ni sam bith ach àmhghar. "Cuirear na h-aingidh gu h-ifrinn, na cinnich uile nach cùimhnuich Dia" (Salm ix. 17.) Thugaibh fainear, mo chàirdean, "cuirear na h-aingidh gu h-ifrinn" O an t-ionad uabhasach! far am bi an diabhol na fhear-coimhid a' phrìosain, ifrinn am prìosan damnadh am peanas, bith-bhuantachd an ùine, pronnusg an teine, daoine agus spioradan an connadh, so fhulang bithidh e do-iomchair, a sheachnadh bithidh e do-dheanta. Is e so latha fad-fhulangais Dhé, se sin latha fad-fhulangais an duine, an sin feumaidh iad fulang: eadhon pian fhulang gun fhois, agus cràdh gun socair, dòrainn gun chrìoch, doilghios gun chobhair, agus truaighe gun tròcair. Air sgàth an Tighearna, beachdaichibh air ifrinn: O ciod na h-ifrinnean a ta 'n ifrinn! call Dhé, call Chriosd, call nan uile ni: agus is eigin gur e piantan gun chrìoch, gun sgur agus do-leigheas an cuibhrionn. O nach smuaintich sibh gu tric mu ifrinn; ma théid thu sios do dh'ifrinn aon uair, an deigh mìle bliadhna bithidh tu cho fada o theachd a mach 'sa bha thu aig do cheud dol a steach innte. Tha dòigh air duine a chumail a mach a ifrinn, ach cha n-eil aon dòigh air duine fhaotainn a mach a ifrinn. Faodaidh an cruithneachd agus am moll fàs araon cuid-

eachd, ach cha laidh iad cuideachd araon : ann an ifrinn cha bhi aon naomh a'm measg na'm muinntir sin a ta fo [illegible]abhas ; agus ann an nèamh cha bhi aon pheacach a m measg an dream sin a ta air an glòrachadh. Cha bhi fairge an damnaidh air a deanamh milis le aon bhraon do thruacantas. An gabh sibh truas do neach a ta dol a dh'ionnsaidh na h-ealaig a chuir dheth a chinn, agus nach gabh sibh truas do neach a ta dol do'n t-sloc ? Ciod e am *fiosrachadh* brònach a ta sin, far am beil each dubh a' bhàis a' dol air thoiseach, agus each dearg na féirge a leantainn 'na dheigh ? O is éigin do'n ni sin a bhi brònach an uair a thig aon bhàs air muin bàis eile. Faodaidh staid duine anns a' bheatha so a bhi urramach, agus gidheadh faodaidh a staid a thaobh beatha eile a bhi sgriosach ; tha Lasarus bochd a' dol do nèamh, an uair a tha Dibhes saibhir a dol do dh'ifrinn. Is fearr dol do nèamh bochd, na dol do dh'ifrinn saibhir. O mo chàirdean ! rachamaid do nèamh le smuainteachadh, chum's nach téid sinn gu bràth do dh'ifrinn le dìteadh.

4. Beachdaichibh air nèamh, ionad a ta ro aoibhneach. " Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Atharsa, sealbhaichibh mar òighreachd an rìoghachd a ta air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaite an domhain." (Mat. xxv. 34.) Is ionad nèamh anns am beil na h-uile aoibhneas air a mhealtainn, subhachas gun dubhachas, solus gu'n dorchadas, millseachd gu'n searbhas, beatha gu'n bhàs, fois gu'n saothair, pailteas gu'n bhochdainn. O, ciod an t-aoibhneas a thig a steach do'n chreideach, an uair a dh'imicheas e steach do dh'aoibhneas a mhaighistir ! Cò nach saoithricheadh air son glòire leis an dìcheall a's ro-mhò ? agus nach feith-

eadh air son glòir leis an fhaighidin is ro-mhò! O ciod na nithe glòrmhor a ta ann an glòir! Righ-chathraichean-glòire, crùintean glòire, soithichean glòire, cudthrom glòire, riòghachd ghlòire; ann an so tha Criosd a' cur a' ghràis air a chéile, ach an sud cuiridh e a ghlòir air a chéile; ann an nèamh tha 'n crùn air a dheanamh air an son, agus air nèamh bithidh an crùn air a chaitheadh leo; anns a' bheatha so tha cuid do nithibh matha aig na creidich, ach tha chuid eile agus a' chuid is ro-fhearr air a chomhid air son na beatha ri teachd. O mo chàirdean! beachdaichibh air nèamh, oir ni beachdachadh mu nèamh sinne nèamhaidh; an uair a tha ar smuainteach agus ar caithe-beatha air nèamh, an sin tha sinn a' mealtainn nèimh air thalamh; a bhi ann an Criosd is nèamh e bhos, agus a bhi maille ris is nèamh e shuas: cha n-urrainn bith na's fearr a bhi air ar son-ne, na sinne bhi maille ris a bhith a'sro-fhearr. "Oir dhomhsa bhi beò is e sin Criosd; agus bàs fhaighinn is buannachd dhomh so." (Phil. i. 21.) Bha Pòl air a dheanamh toilichte gu fuireach tamull á nèamh, chum's gu'n tugadh e anmannan eile do nèamh; bha bheatha dhaibh-san ro fheumail, ach bha bhàs dhasan ro tharbhach. Biodh ar staid ciod air bith cho mòr, is ifrinn e as eugmhais-san; agus biodh ar staid ciod ar bith cho olc, is nèamh e maille ris-an; "*B'fhearr leam a bhi ann an ifrinn maille ri Criosd no bhi ann an nèamh as eugmhais,*" arsa Luther. Gu firinneach bhiodh ifrinn féin 'na nèamh nam biodh Dia innte, agus bhiodh nèamh na h-ifrinn nam biodh Dia as: Is e an ni sin a ta fàgail nèimh cho làn do dh'aoibhneas, gu'm beil e os-ceann nan uile eagal, agus is e an ni sin a ta

fàgail ifrinn cho lan uabhuinn, gu'm beil i air a druideadh suas o na h-uile dòchas. Snàmhaidh soithichean nan gràs ann am fairge na glòire: an so cha leòir an talamh uile air son aon duine, ach an sin is leòir aon nèamh air son nan uile dhaoine a bhios air an saoradh o mheasg dhaoine le Criosd; chì creideach le sùil a ta air a glanadh. an ni a chi e an ùine ghearr le a sùil a ta air a glorachadh; faodaidh sinn labhairt mu mhòrachd ar crùintean, ach cha bhi fhios gu bràth againn air cudthrom ar crùintean gus am bi iad air an càradh air ar cinn. Is e so an dara tinne.

III. "Suidhichibh faire bhur caithe-beatha le Grian na fireantachd;"—Mal. iv. 2.

Bithibh beò ann an litrichibh soilleir, agus gleidhibh leabharaichean bhur caithe-beatha ghan o bhuill dhubha agus o shalachar, chum's gu'm bi na litrichean aca air an leughadh leis na h-uile, agus thugaibh suas iochdar bhur caithe-beatha a dh'ionnsaidh mullach bhur soluis. Is ann an sin a mhàin a ghluaiseas uaireadair bhur caithe-beatha gu h-ionraic, an uair a ta e air a suidheachadh le gathan *Grian na fìreantachd.* "Dh'fhoillsicheadh gràs slàinteil Dhé do na h-uile dhaoine a' teagasg dhuinn gach mi-dhiadhachd agus ana-mhianna saoghalta àicheadh, agus ar beatha a chaitheadh gu stuama, gu cothromach, agus gu diadhaidh anns an t-saoghal so làthair." Titus ii. 11, 12.

Iadsan nach géill do theagasg *gràis,* cha mheal iad gu bràth slàinte *gràis.* O, caithibh bhur beatha air dhòigh is gu'm faod am facal a thug slàinte a dh'ionnsaidh bhur n-anmannan, bhur n-anmannan a thoirt a dh'ionnsaihh slàinte, chum's gu'm

bi sibh 'n-'ar leithidibh do sheudaibh gràis, is a bhios air an glasadh suas an an ciste na glòire. Cha n-eil Athair na soillse a' gabhail tlachd sam bith ann an clann an dorchadais: "Gu ma h-ann mar sin a dhealraicheas bhur solus an làthair dhaoine," (Mat. v 16.) Is eigin dhuinn dealradh ann an gràs mu'n dealraich sinn ann an glòir. Iadsan a tha 'g amharc air son nèimh air ullachadh, bu chuidhe dhaibh am beatha a chaitheadh mar gu'm biodh iad ann an nèamh cheana.

Tha ceithir nithe ann a ta deanamh creutair nuadh :— Solus. — Beatha.— Naomhachd. — agus Deagh oibre. Feumaidh clann an t-soluis armachd an t-soluis a chuir orra.

Cha n-urrainn mi gu'n bheachdachadh gu brònach air neo-sheasmhachd luchd-aidmheil lobhta. Bithidh iomadh hosannah aig Criosd air a cliùthachadh, ach aig Criosd air a dhìteadh bithidh iomadach luchd-ceusaidh ; ach is urrainn fior chreideach dol maille ri Criosd a dh'ionnsaidh a chroinn, far am beil e ri bhi air a cheusadh, cho math 'sa's urrainn e dol maille ris a dh'ionnsaidh na rìgh-chathrach far am beil e ri bhi air a ghlòrachadh. Och, cia neo-fhreagarach a ta caithe-beatha cuid do luchd-aidmheil ri solus luchd-aidmheil? Is aithne dhaibh mòran, ach is beag a ni iad ; is aithne dhaibh am math a tha aca r'a dheanamh, ach cha dean iad an ni is aithne dhaibh ; labhraidh iad mu nithibh a tha shuas, ach tha iad a gràdhachadh agus an toir air na nithe tha bhos. Cha n-e ciod a their duine idir, ach ciod a ni an duine a dhearbhas an duine: a radh gu'n dean sinn, agus gun a dheanamh, cha n-eil ann ach sin féin a mhilleadh. Thugaibh an aire, a chàirdean, nach

toir sibh sibh-féin do dh'ifrinn le briathran néamh-aidh. Ciod e a th' aig an t-saoghal an aghaidh luchd-aidmheil ach so, gu'm beil iadsan a tha 'g eigheach an aghaidh uabhair ni's mò 'na dream eile, iad fein cho uaibhreach ri dream eile; tha iad a'g éigheach an aghaidh sainnt ni's mò na dream eile, ach tha iad féin cho sanntach ri muinntir eile: tha iad gu tric a' coinneachadh le chéile gu bhi na's fearr, ach cha n-eil iad ni air bith na's fearr air son an coinneachaidh. Dean ach an *aidmheil* a thoirt air falbh, agus tha thu 'toirt air falbh an *diadhachd*, cha n-eil ni sam bith aca do'n choltas ach an craiceann; tha iad na's fearr 'nan taobh a mach na tha iad 'nan taobh a staigh.

O mhuinntir ionmhuinn, ma tha mi-dhiadhachd olc, c'arson a tha sibh ga aideachadh cho mòr? agus ma tha mathas math, c'arson a tha sibh a' deanamh cho beag gu chur an gniomh? An dara cuid gabhadh Criosd 'n-ar caithe-beatha, air neo tilgibh e mach as bhur bilean; an dara cuid thugaibh tuilleadh géille da àintaibh, no na gairmibh Tighearna dheth ni's mò: an dara cuid faighibh ola 'n-ar lochrannan no tilgibh air falbh bhur lochrainn. A bhi 'na fhear-aidich air diadhachd agus 'na fhear cur an gniomh aingidheachd, is gràinealachd e do'n Tighearna. B'àill le cuid nach sàmhlaichte riu a bhi olc, agus an deigh sin b'àill leo a bhi mar *sin;* b'àill le cuid eile a bhi math, agus an deigh sin cha b'àill leo gu'n amhairceadh iad mar sin: an dara cuid bi mar a tha thu 'g amharc, no amhairc mar tha thu. Tha mòran ann a ghabhas rugha gruaidhe nam peacannan aideachadh, nach do ghabh rugha gruaidhe riamh 'nam peacannan a chuir an gniomh. Cha n-eil ni sam

bith air a dheanamh ann an diomhanas, ach ni a tha gu diomhain air a dheanamh. O Chriosdaidhean thugaibh bhur soluis a chum an t-soluis. Ciod an dorchadas is urrainn iadsan a dhorchachadh aig am beil grian os an ceann. An uair a tha coinnlean nan chreideach air an cur as, is urrainn iad solus fhaotainn o *Ghrian na fireantachd*. Mar is dlùithe a tha sibh do leithid so do ghréin, is ann is soilleire a bhitheas 'ur solus. O, a Chriosdaidhean, cha n-eil sibh aig am sam bith na's fearr air son bhur soluis, mar eil sibh air bhur deanamh na's fearr le bhur solus; an tì a tha peacachadh an aghaidh a sholuis, peacaichidh e air falbh a sholus mu dheireadh. Mar cuir do sholus an saoghal agus am peacadh fo d' chasaibh, cha chuir e gu bràth crùn glòire air do cheann. Is e so an treas tinne.

IV. Bithibh toileach an ni sin a sheachnadh nach eil Dia toileach a thoirt dhùibh.

Mar nach eil aig Dia uair sam bith na's lugha air son nan tròcairean a tha e toirt seachad, mar sin cha n-eil uair sam bith an tuilleadh aige, air son an dleasanais a tha e faotainn; tha'n duine fo leithid do dh-feich aig Dia, is nach urrainn e gu bràth a dhlighe iocadh do Dhia: tha sinn cho fada o iocadh na feoirling dheireannaich, is aig a' chuid is faide nach eil feoirling againn ri iocadh; cha n-eil duine ann nach d'fhuair ni's mò do mhath na tha e toilltinn, agus nach d'rinn ni's mò do dh'olc na dh'fhuilig e air a shon; uime sin bu chòir dha bhi toilichte ged nach meal e ach beagan matha, agus gun a bhi mi-thoilichte ged dh'fhuilig e mòran uilc. "Uime sin air dhuinn biadh agus eudach a bhi againn, bitheamaid toillichte leo sin." (1 Tim. vi. 8.) Tha Criosdaidh ri géill a thoirt do thoil Dhé ann

an roinn a thiolacan cho math is do thoil Dhé ann uachdaranachd; tha 'n duine sin a' faotainn a thoil o Dhia, a ta cur a thoil fo ghéill do Dhia; cha bhi cridhe gràsmhor gu bràth a mach as a chridhe-san, do bhrigh gu'n tubhairt e, "Cha'n fhàg, agus cha tréig mi am feasd thu;" (Eabh. xiii. 5.) An tì a thubhairt e, cha ghairm e air ais e; uime sin thugaibh suas bhur toileachas-inntinn ann an òrduchadh Dhé. Cha n-eil sinn gu bhi fo thrioblaid air son an ni so, is e sin, nach eil tuilleadh earrais againn o Dhia: ach tha sinn gu bhi fo thrioblaid air son so, is e sin, nach eil sinn a' deanamh tuilleadh air son Dhé; ged a ta toil aig a Chriosdaidh dha féin, gidheadh cha tig e do Criosdaidh a thoil féin a dheanamh; is fearr toileachas-inntinn as eugmhais an t-saoghail, na 'n saoghal as eugmhais toileachas-inntinn. A Chriosdaidh faigh cridhe naomh', agus bithidh do staid air thalamh barraichte, seadh, bithidh do staid air thalamh lan-iomchaidh; a Chriosdaidh, nach eil Dia toileach saibhreas a thoirt dhut? O, an sin bi thusa toileach saibhreas a sheachnadh. Nach eil Dia toileach slàinte a thoirt dhut? O an sin bi thusa toileach slàinte a sheachnadh. Nach eil Dia toileach clann a thoirt dhut? O an sin bi thusa toileach clann a sheachnadh. Nach eil Dia toileach t-iarrtas a thoirt dhut o'n ni so no do'n ni ud? O, an sin bi thusa toileach nan nithe sin a sheachnadh. Tha sinn iomadh uair a seasamh n'ar solus féin. Cha robh dream sam bith do na naoimh riamh 'nan luchd-gearraidh dhaibh fein, nach do ghearr am meòir féin mu'n robh iad ullamh: Lot, tha fhios agaibh, bha e air a chur a dh'ionnsaidh a roghainn féin, agus roghnaich e Sodom; ach tha fhios agaibh gu'n thachair

nach b'fhada gus an robh Sodom air a losgadh. Mar sin thuirt Rachel, " Thoir dhomh clann, no gheibh mi bàs;" bha leanabh aice, ach chosg e a beatha dh'i? Dh'iarr Abraham beatha Ismael, ach cha robh aige ach beag comhfhurtacad dheth rè a laithean. Uime sin, a Chriosdaidhean gràdhach, cuiribh bhur toil fo cheannsal toile Dhé; bithidh a thoil aig an anam sin o Dhia nach iarr ni sam bith ach an ni is àill le Dia: deanaibh cùram a gabhail do na h-uile ni a bhuineas do Dhia, agus gabhaidh Dia cùram do na h-uile ni a bhuineas dhuibhse.

Cha n-eil e ach 'na ni reusonta gu'n cuireadh Dia a mach orrasan ann an cùrsa a fhreasdail, a ta tuiteam air falbh uaithe-san ann an cùrs ùmhlachd. Tha daoine aingidh a' deanamh an ionmhais do'n t-saoghal, agus tha Dia a' deanamh an t-saoghail na phian dhaibh: an uair a tha iad a dhì oigreachdan, tha iad fo thrioblaid air son sin; agus an uair a ta òighreachdan aca, tha iad fo thrioblaid leo. Tha daoine cànranach a' smuainteachadh gur tuilleadh sa chòir gach ni a th' air a dheanamh leosan, agus gur tuilleadh is beag gach ni a tha air a dheanamh air an son: tha Dia cho fad o iadsan a thoileachadh le thròcair, is a tha iadsan o esan a thoileachadh le 'n dleasdnas. Is e mi-thaingealachd an t-aobhar air neo-thorrachas na talmhuinn. Nan creideadh duine nach diobradh an Tighearna a chorp, cia cùramach a dh'amhairceadh e an deigh anma! is e an duine Criosdail amhain a tha 'na dhuine toilichte: cha n-eil e connsachadh ri Dia air son thròcairean a tha air an àicheadh, ach tha e beannachadh Dhé air son thròcairean a tha air am buileachadh. Mar is airde a tha 'n Criosdaidh air a thogail os-ceann nithe talmhaidh, is ann is mò a

tha e air eigneachadh le aoibhneas nan nèamh. Is e so an ceathramh tinne.

V. Ceusaibh bhur peacannan, a rinn bhur Slànaighear a cheusadh.

"Iadsan a's le Criosd," arsa Pòl, "cheus iad an fheòil. maille r'a h-an-tograibh agus a h-ana-mhiannaibh;" (Gal. v. 24.) An do sgoilteadh na creagan an uair a bhàsaich Criosd air son ar peacannan, agus nach dean ar cridheachan-ne reubadh a chaith ar beatha 'n-ar peacannan? O bu chòir do na tàirnean a lot a làmhan-san, a nise na cridheachan againne a lot, bu chòir dhaibh iad féin a lot le'r doilghiosaibh, a rinn esan a lot le am peacannan.'—iad-san càmpar a chuir air a Spiorad-san, bu chòir dha so càmpar a chuir air an spioradan-sa. O! gu'm bithinn riamh am leanabh cho olc dhasan a bha 'na Athair cho math dhomhsa! B'e ar peacannan ar n-uabhas bu ro mhò, agus b'e ar Slànaighear ar fear cuideachaidh a bu ro roghnaichte.

O! cuiribh am peacadh gu bàs, ni a b'aobhar do bhàs Chriosd; nam marbhadh neach ar n-athair, an deanamaid a dhlù-ghabhail d'ar n-ionnsaidh mar ar caraid, leigeil leis ithe aig ar bòrd; nach bu dàcha sinn ga fhuathachadh, agus gràin a ghabhail do dh'fhior shealladh dheth; na'n deanadh nathair-nimhe do chéile ro ghràdhach a lot gu bàs, an gleidheadh tu beò i, le blàthachadh aig an teine a gabhail do d' bhroilleach, nach bu dàcha thu ga sathadh le mìle lot? agus nach b'iad ar peacannan a b' aobhar agus a b'inneal do bhàs Chriosd? Nach b'iad na h-inneil-sgiùrsaidh a sgiùrs esan, na tàirnean, na cùird, an t-sleagh, an droigheann a rinn esan a lot, agus a tharrainn fuil a cridhe uaithe-san? agus an urrainn dhuinn ar peacannan a ghràdhach-

adh a mharbh ar Slànaighear? An urrainn Céile a fear-pòsda a ghràdhachadh, agus a cridhe a dhlù-ghabhail ri adhaltraiche? Tha sinn a' gearan air peacannan Iudais agus nan Iudhach, agus tha sinn ag amharc coltach r'am fuathachadh, agus smugaid a thilgeadh aig an ainmeachadh, agus an urrainn sinn ar peacannan Iudasach a ghràdhachadh; a chuir iad uile air ghleus, agus a chuir Criosd gu bàs! agus gidheadh cia lìonmhor a ta iad ann leis am b'fhearr féin pheacach a shàsachadh, no féin-pheacach a bhi air a cheusadh. O, is e am peacadh an cuspair air am beil uile shaighdean an dìoghaltais air an tilgeadh. Mar bhitheadh am peacadh, cha bhiodh toiseach riamh aig a' bhàs, agus mar bhitheadh am bàs, cha bhiodh crìoch gu bràth aig a' pheacadh. Thòisich duine air a bhi doilghiosach, 'nuair a thòisich e ri bhi peacach. Shéid gaoth ar n-ana-mhiannaibh as coinneal ar beatha. Mar biodh ni sam bith aig duine ri dheanamh ri peacadh, cha bhiodh ni sam bith aig a' bhàs ri dheanamh ri duine.

Och, an tug peacadh doilghios a steach do'n t-saoghal? O an sin deanadh doilghios peacadh a ghiùlan a mach as an t-saoghal. Do na h-uile olc is e am peacadh an t-olc mòr: "Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs;" (Rom. vi. 23.) O, tha e na's measa na peanas, fògradh, agus cur am priosan: tha 'm peacadh a' marbhadh a' chuirp agus an anma araon, tha e tilgeadh a' chuirp do thalamh fuar a' lobhadh, agus an anma do'n ifrinn theth a' losgadh. O, air sgàth an Tighearna, smuaintichibh air a so, agus guilibh air son so 'na thràth: deanadh glaodh bhur n-ùrnuighean, buadhachadh air glaodh bhur peacannan.

Cha n-urrainn ni sam bith an teine a rinn am

peacadh a lasadh a mhùchadh, ach an t-uisge a thainig an co-lorg aithreachas. " Ma dh' aidicheas sinn ar peacannan tha esan firinneach, agus ceart chum ar peacannan a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhireantachd ;" (1 Eoin i. 9.) Cha n-eil naomh saor o pheacadh, is e sin uallach: cha n eil naomh saor gu peacadh is e sin aoibhneas ; tha'm peacadh 'na anam, is e sin a thùrsa cha n-eil anam ann am peacadh, is e sin a shòlas. Mar dean sibh peacadh ann bhur bròn, an sin deanaibh bròn air son bhur peacaidh. Is e so an cùigeamh tinne.

VI. Beannaichibh Dia gu ro mhor, sibhse a ta gu ro mhor air bhur beannachadh: " Tha Dia math do na h-uile, ach do dh'Israel tha e gu deimhin math ,eadhon dhaibh-san a tha glan 'nan cridhe ;" (Salm lxxiii. 1.) Cha n-urrainn dhaibh gu bràth na's leòir a labhairt mu Dhia, a bhlais do mhathas Dhé: Cha ni air bith ach reusan gu 'm beannaicheadh iadsan gu ro mhòr, a tha gu ro mhor air am beannachadh.—Iadsan aig am beil na gabhalaichean is mò, is eigin dhaibh na màil is mò iocadh: tha tròcairean eadar-dhealaichte, a gairm air son dleasnais eadar-dhealaichte. Tha e ro iomchaidh gu'm biodh esan air ardachadh leinne, a tha ga'r fàgail-ne iomchaidh gu bhi air ar glòrachadh maille ris-an. O Chriosdaidhean, ma ghairm e as bhur dòrchadas iongantach sibh a chum a sholuis iongantaich-san, bu chuidhe dhuibhse fheartan iongantach-san a chur an céill: " Ach is ginealach taghta sibhse, sagartachd rìoghail, cinneach naomha, sluagh sònraichte ; chum gu'n cuireadh sibh an céill feartan an ti a ghairm a dorchadas sibh chum a sholuis iongantaich féin." (1 Pead. ii. 9.) Cha bu chòir do dhaoine

glòir a dheanamh anns an ni a fhuair iad, ach bu chòir dhaibh glòir a thoirt seachad air son an ni a fhuair iad; is eigin gur e glòir Dhé na cuspairean *òir*, air am beil uile shaighdean an dleasnais air an tilgeadh: tha gràs n-ar cridheachan coltach ri reulltan anns an athar, nach eil a dealrachadh idir le 'n soillse féin, ach leis na gathan a tha air fhaotainn o Ghrian na Fireantachd. " A' tabhairt buidheachais do'n Athair, a rinn sinne iomchaidh chum bhi 'n-ar luchd-comh-pairt do dh'oighreachd nan naomh 'san t-solus," Col. i. 12.

Mar bu chòir do na meadhonnan is ro fhearr ar deanamh torrach, mar sin bu choir do na tròcairean is ro-fhearr ar deanamh taingeil. Am faigh naomh Dia na mhaighistir a tha toirbheartach, agus am faigh Dia aon do na naoimh na shéirbhiseach neo-dhleasanach? Ma tha e toirt dhuinn sonais sam bith r'a shealbhachadh cha n-eil e ga thoirt ach a chum aoidheachd, na gabhail roimhe féin. Cha bhi esan a dh'easbhuidh tròcair gu bràth, a tha dheth féin tròcaireach. 'S e Dia a bheannachadh air son thròcairean, an dòigh gu 'm meudachadh; Dia a bheannachadh air son thruaighean an dòigh gu'n cuir air falbh: cha'n fhuirich math sam bith cho fada ris an ni sin a ta air a ghnàthacadh gu taingeil; cha mhò a bhàsaicheas olc sam bith cho luath ris an ni sin a ta air a ghiùlan gu faighidneach. O Chriosdaidhean thugaibh bhur n-uile ghlòir dhasan, a thug uile ghlòir féin dhuibhse, agus deanaibh mar a ta a mhuinntir ghlòraichte sin a' deanamh ann an glòir. " Thuit na ceithir seanairean fichead sìos an làthair an Tì a bha 'na shuidhe air an righ-chathair, agus rinn iad aoradh dhasan a ta beò gu saoghal nan

saoghal, agus thilg iad sios an crùintean an làthair na rìgh-chathrach, ag radh, Is airidh thusa, a Thighearn, air glòir agus urram, agus cumhachd fhaotainn; oir chruthaich thu na h-uile nithe, agus air son do thoile-sa tha iad, agus chruthaicheadh iad," (Tais. iv. 10, 11.) Na h-uile ni a tha agaibh is ann o Dhia a shruth e, bitheadh na h-uile ni a ta agaibh air a philleadh a dh'ionnsaibh Dhé: mar is mò a tha làmh Dhé air a sgaoileadh ann an sinne bheannachadh, is ann is mò a bu chòir d'ar cridheachan-ne a bhi air an cur am farsuinneachd gu Dia a bheannachadh. O chreidheachaibh! chuir e gruaim air ri dream eile, ach dh'amhairc e oirbhse le aoidh, ghabh e seachad air dorsan muinntir eile, agus bhuail e aig bhur dorsan-sa; rinn e sibhse 'n-ar solus, an uair a tha muinntir eile 'nan dorchadas; thug e sibhse beò, an uair a tha muinntir eile marbh; rinn e sibhse 'n-ar n-oigreachan air glòir, an uair a tha muinntir eile 'nan cloinn féirge; rinn e sibhse 'n-ar mic, 'nuair a tha dream eile nan tràillean; rinn e sibhse na's airde no na h-ainglean, an uair nach fearr muinntir eile na deamhnaibh: so rinn e, agus tuilleadh air bhur sonsa a tha 'n-ar creideich. A nise nach eil mòr aobhar agaibh Dia a bheannachadh? Am feadh a tha duine a beannachadh Dhé air son a thròcairean, tha Dia a beannachadh duine le a thròcairean An urrainn duibh fhaotainn a mach dhomh am math sin nach eil air a thoirt dhuibh, no an t-olc sin nach eil air a mhathadh dhuibh? tha Dia a toilltinn ni's mò o' na h-uile Criosdaidh, no tha e 'g agar uapa: far am beil Grian na tròcair a' dealradh na's ro-theotha, an sin bu chòir do thoradh nan gràs fàs ni's ro àillidh. Is e so an seathadh tinne.

VII. Na gabhaibh geilt roi' eagal dhaoine.

Cha n-fhaod eagal a bhi oirne roimh dhaoine aingidh ge b'e air bith cho cumhachdach, no 'n leantainn, ge b'e air bith cho lionmhor : " Na biodh eagal na muinntir sin oirbh a mharbhas an corp," [ars ar Slànaighear beannaichte,] " ach aig nach eil comas an t-anam a marbhadh :" (Mat. x. 28.) Ma bheir aobhar fireanta sinn a chum fulangais, bheir Dia fireanta sinn a mach á fulangas : ma dh'fhuiligeas sinn air son deagh-dheanadas, ni sinn gu math ann am fulangas : an sguir sinne 'bhi n-ar luchd-aidmheil, a chionn nach sguir muinntir eile bhi 'nan luchd-geur-leanmhuinn : ma dh'fhuiligeas sibh air son deagh-dheanadas, ars an sgriobtur, is sona sibh. Ciod, am buill sibh do Chriosd, agus gidheadh fo gheilt gu bhi 'n-ar mairtirich air a shon ? Ciod, am beil clann Dhé fo gheilt roi chlann an diabhoil ? Am beil clann an t-soluis fo gheilt roi chlann an dorchadais ? Am beil clann néimh fo gheilt roi chlann na féirge ? Ciod ged a tha sibhse lag, tha bhur Rìgh laidir ? Ciod ged is uain sibhse am measg mhadhraidh-allda, is e an leòghan do threubh Iudaih bhur Ceannard ? Ciod ged nach eil aon chumhachd agaibse, " thugadh do Chriosd araon gach uile chumhachd air nèamh agus air talamh." (Mat. xxviii. 18.) Is miosa eagal roimh gheur-leanmhuinn no geur-leanmhuin féin ; an tì a chailleas beatha shuarach air son Chriosd, gheibh e beatha na's fearr ann an Criosd ; geur-leanmhuinn, ged a bheir i bàs ann an aon làimh, tha i toirt beatha anns an làimh eile ; ged a marbh i an corp, tha i crùnadh an anma ; tha i a' cur a' chuirp a chum an duslaich, agus an spiorad a chum fois ; is e 'n ni a's ro-mheasa is urrainn iad a dheanamh

'n-ar n-aghaidh, an ni is ro fhearr is urrainn iad a dheanamh air bhur son; is e an ni is ro-mheasa is urrainn iad a dheanamh air cur a mach as an t-saoghal, agus is e an ni is ro-fheaar is urrainn iad a deanamh air bhur son, bhur cur suas do nèamh; tha iad a' toirt uaibh beatha nach urrainn sibh a ghleidheadh, agus a buileachadh beatha oirbh nach urrainn sibh a chall. Ma tha iad beannaichte ata faighinn bàis anns an Tighearna, O, cia beannaichte iadsan a gheibh bàs air a shon-san! Am beil daoine aingidh a' deanamh glòir anns an ni sin is e an nàire, agus am bi nàire oirnne do'n ni sin is e ar glòir? Tha e na urram a bhi air eas-urramachadh air son Chriosd. Ciod e sonas gearr le truaighe shiorruidh maille ris, an coimeas ri truaighe ghearr agus sonas siorruidh? O cia soilleir a dhealraicheas Grian na fireantachd, an uair a tha na neòil dhorcha sin air am fuadach thairis! Ciod ma tha iad g'ar bagairt le bàs obann, nach eil Dia g'ar bagairt le bàs siorruidh? Mar eil sibh air bhur riaghladh leis-an, cò am bagradh roimhe am bu chòir dhui eagal a gabhail? Am beil duine na's uabhasaiche na Dia? Am beil bàs ni's uabhasaiche na ifrinn? thuirt Dia, " Cò thusa gu'm biodh eagal ort roimh dhuine a gheibh bàs, agus roimh mhac an duine a nithear mar am feur?" (Isa. li. 12.) Am beil sibh a' faicinn, a' Chriosdaidhean, cha b'àill le Dia gu'm biodh geilt oirbh roimh dhaoine: an tì air am beil eagal roimh dhuine tha eagal air ro'n fheur; " Na biodh eagal ort, oir tha mise maille riut; na biodh geilt ort, oir is mise do Dhia; neartaichidh mi thu, seadh cuidichidh mi thu, seadh cumaidh mi suas thu le deas-laimh m'fhìreantachd," (Isa. xli. 10.) Deanadh luchd-aidmheil an ni is fearr a tha 'nan comas,

agus leigibh leis an t-saoghal an ni is measa a tha 'nan comas a dheanamh. Is e so an seachdamh tinne.

VIII. Dlù-leanaibh na's dlùithe ris an fhirinn sin is roghnaiche.

*Air tùs*, Bithibh air son éisdeachd agus deanamh araon, ach air son deanamh na's mo ; an tì a ni am barrachd gheibh e am barrachd ; a Chriosdaidhean, mar is mò a bheir sibh do ghlòir a dh'ionnsaidh Dhé, is an is mò a bhitheas do ghlòir agaibh o Dhia. O, cia pailt a bhitheas iadsan ann an obair an Tighearn, aig am beil fios nach eil an saothair diomhain anns an Tighearna, 1 Cor. xv. 58.

*Anns an dara h-àite*, Bithibh air son eòlais agus cuir an gniomh araon, ach air son cur an gniomh na's mò. Mo thruaighe! ciod e gun a bhi na Chriosdaidh na's faide no théid beagan do bhriathran matha? A deiream ruibh, a chàirdean, nach tionndaidh briathran matha as eugmhais deagh oibre gu bràth gu deagh chunntas ; cha treòraich briathran naomh' as eugmhais gniomharran naomha, bhur n-anmannan gu bràth do dh'ionad naomha.

*Anns an treas àite*, Bithibh air son tiodhlacan agus gràsan araon, ach air son gràsan na's mò. Is fearr cridhe air a naomhachadh na teanga air a còmhdach le airgead. Bheir gràs Criosd agus t-anam cuideachd, agus aonaidh e iad r'a chéile. A dh'easbhuidh gràis faodaidh sàmhla eòlas a bhi ann, ach as eugmhais gràis cha n-urrainn aon eòlas a tha slàinteil a bhi ann.

*Anns a' cheathramh àite*, Bithidh air son creideas agus coguis araon, ach air son coguis na's mò. Far am beil coguis ghlan, bithidh caithe-beatha glan. Mar nach urrainn aon bhrionnal droch-coguis

a leigheas, cha mho is urrainn an-iochdmhorachd deagh-choguis a dhochann.

*Anns a' chùigeamh àite,* Bithibh math ann an aimsiribh-matha, agus ann an droch aimsiribh cuideachd, ach na's mò ann an droch aimsiribh. Gu bhi math anns na h-uile aimsir is e dleasanas a' Chriosdaidh ; ach gu bhi math ann an droch aimsiribh is e glòir a' Chriosdaidh. Cha n-urrainn sibh coiseachd ann an ceumannan ar Slànaighear, gu'n bhlasad do chupan ar Slànaighear. "Seadh," deir an t-Abstol, "fuilgidh iadsan uile leis an àill am beatha a chaitheadh gu diadhaidh ann an Iosa Criosd geur-leanmhuinn."

*Anns an t-seathamh àite,* Bithibh air son cuirp agus anma araon, ach na's mo air son an anma. O cia cùramach a ta daoine air son an cuirp, ach cia neo-churamach a ta iad air son an anmannan ? Tha iad dìleas do'n chuid a ta an leth a muigh, ach neo-dhıleas do'n chuid a ta 'n leth a staigh. Mar sin, ma d'fhaodas iad ach ni eigin do'n t-saoghal a bhi 'nan làmhaibh, cha n-eil suim aca ged nach eil ni sam bith aca do nèamh nan cridheachaibh. O Chriosdaidhean, tha ar n-obair gu h-iosal uime sin na's ro-fhearr air a deanamh, an uair a ta ar n-obair gu h-ard air a deanamh an toiseach. Is e an sonas is ro mhò aig a' chreutair, gu'n an creutair a bhi aig neach air son a shonais.

*Anns an t-seachdamh àite,* Bithibh air son sìth' agus firinn, ach na's mò air son firinn. O Chriosdaidhean, gràdhaichibh an fhirinn ann am firinn, gràdhaichibh firinn Dhé ann am firinn ; fireanaichibh an fhìrinn, agus fireanaichidh an fhirinn sibhse. Gus an urrainn sibh an fhìrinn lòm a gràdhachadh, cha n-urrainn sibh gu bràth déigh a bhi agaibh air

imeachd lomnochd air son na firinn. Cuimhnichibh sin, guidheam oirbh a Chriosdaidhean.

*Anns san ochdamh àite*, Bithibh air son beatha agus Chriosd araon, ach na's mò air son Chriosd. Tha Criosd na's millse na fion, na's fearr na beatha: an tì a thàinig a nuas tha e os-ceann nan uile: an tì aig am beil iuchair nèimh, is esan a mhàin is urrainn dorus nèimh fhosgladh.

*Anns san naoitheamh àite,* Bithibh air son oibre agus creideimh cuideachd, ach na's mò air son creideimh. Is e creideamh an gràs is ro-fheumaile, agus an grás is ro-fhìrinniche; creideamh nach oibrich idir, is creideamh e nach sàbhail idir; cha n-fhaigh ni sam bith suas do nèamh, a Chriosdaidhean. ach an ni sin a thàinig a nuas o nèamh.

*Anns an deicheamh àite*, Bithibh air son dleasnais fhollaiseach agus diomhair cuideachd, ach na's mò air son dleasnais dhiomhair. Bithibh pailt ann an dleasnais dhiomhair: ma thuiteas sibh gearr ann an ni sam bith, gu ma fearr leibh tighin gearr ann an dleasnais fhollaiseach, agus bithidh ro-phailt ann an diomhairachd: sibhse a lion leabhar Dhé le bhur peacannan, bu chuidhe dhuibh searrag Dhé a lionadh le bhur deòir.

*Anns an aon àite-deug*, Bithibh air son coltais agus cumhachd araon, ach na's mò air son cumhachd, tha mi 'g radh ach na's mò air son cumhachd. A Chriosdaidhean, mo thruaighe! ciod e coltas gun an cumhachd? Tha iad a' toirt a' chupain agus a' ghlùin do Dhia, agus g'an toirt féin suas do na h-uile gnè do dh'aingidheachd ghràineil. O Chriosdaidhean, tha mi 'g radh bithibh air son cumhachd, bithibh cinnteach gu'n amhairc sibh ris a sin, gu'm bi sibh ni's faide air son cumhachd na diadhachd na air son cotas diadhachd.

*Anns an dara h-àite-deug*, Iarraibh daoine agus Dia a thoileachadh araon, ach gu ma fearr leibh Dia a thoileachadh : a bhi ann am fàbhar ris an dream a tha mach á fàbhar Dé, a bhi air labhairt gu math umainn leosan a th' air labhairt gu h-olc umpa le Dia, is ann a tha e 'na mhasladh na's mò no 'na urram. Mar bhi communn eadar Criosd agus sibhse ann an naomhachd, cha bhi aonachd eadar esan agus sibhse ann an naomhachd. Is e so an t-ochdamh.

IX. Faighibh eòlas dhuibh féin oirbh féin.

Is e deuchainn a chuir oirbh féin an rathad ullàmh gu eòlas fhaotainn oirbh féin. Cha toisich duine sam bith ri bhi math gus am faic se e féin a bhi olc ; gus am faic sibh cho salach is a ta bhur n-aghaidhean, gu bràth cha n-fhaic sibh bhur feum air fuil Chriosd chum an glanadh ; gu bràth cha n-urrainn an neach sin blasad gu firinneach do mhillseachd tròcairean Dhé, nach do bhlais riamh do shearbhas a thruaighe féin. Tha grunnd ar n-euslaint 'na laidhe an so, nach eil sinn a' rannsachadh ar n-euslaint gu ruig an grunnd. An tì a dh'earbas ás a chridhe féin is amadan e, agus gidheadh is sinne a leithid sin do dh'amadain a tha cur earbsa 'n-ar cridheachan. Faodaidh an caithebeatha a bhi air fhàgail na's deagh-bheusaiche, an uair nach eil na h-aignidhean air an naomhachadh. Faodaidh eòlas a bhi aig duine air gràs na firinn, nach d'aithnich riamh firinn a' ghràis. Air an aobhar sin ceasnaichibh sibh féin, agus dearbhaibh sibh féin ; " Am beil sibh sa' chreideamh no nach eil ;" (2 Cor. xiii. 5.) no am beil an creideamh annaibhse no nach eil ; am beil bhur cridheachan 'nan ionadan falaich do leithid a sheud ; le dìth so

tha mòran coltach ri luchd-siubhail, *eolach* ann an dùchannan eile, ach *aineolach* air an dùthaich féin. Tha mòran ann aig am beil dearbhaidhean an gràis ri iarraidh, far am bu chòir dhaibh dearbhaidhean an gràis a bhi aca ri leigeil fhaicinn. O, mhuinntir ionmhuinn, tha mi 'g iarraidh oirbh le aslachadh, a bhi na's tric a rannsachadh bhur cridheachan féin; tha e na's cudthromaiche aithne a bhi agaibh air staid bhur cridheachan, na aithne a bhi agaibh air staid bhur n-uile ghnothaichean. Faodaidh duine aideachadh coltach ri naomh, ùrnaigh dheanamh coltach ri naomh, labhairt coltach ri naomh. sealltainn coltach ri naomh, agus gidheadh gun a bhi 'na naomh. Cha n-urrainn sibh innseadh do ghnà ciod an uair a ta e ann am cridhe duine le amharc air uaireadair a ghnùise; tha 'n sealladh is isle air amannan an ceangal ris a' cridhe is uaibhriche.

A chreideachaibh, air sgàth an Tighearna, thugaibh deagh aire do na tri nithe sin.—Ciod a bha sibh ann an staid nàduir.— Ciod a ta sibh ann an staid gràis.— Ciod a bhitheas sibh anna an staid glòire.

O! shaoilinn gu'm bu chòir dhuibh smuainteachadh air a so;—ciod a bha sibh, a ta sibh, agus a bhitheas sibh. Tha iompachadh a' toiseachadh ann an smuainteachadh. Gràs, mar a dh'fhàgas e ar sòlasan na's millse, mar sin fàgaidh e ar crùn na's mò. A mhuinntir ionmhuinn, air sgàth Dhé air sgàth bhur n-anmannan, faigibh eòlas dhuibh féin oirbh féin: is e an dòigh is deise gu aithneachadh am beil no nach eil sibh ann an Criosd, gu fios fhaotainn am beil no nach eil Criosd annaibhse; oir a ta an toradh na's faicsinniche no an fhreumh. Tha craobh na fireantachd air a h-aithneachadh le toradh

na fireantachd; " Oir aithnichear gach craobh air a toradh," (Luc. vi. 44.) thuirt ar Tighearna Iosa Criosd; nam b'àill leibh cridhe bhur peacannan a thuigsinn, is eigin dhuibh an sin peacadh bhur cridhe a thuigsinn. An cùimhnich sibh an ni sin, a Chriosdaidhean? " Oir is ann as a' chridhe," deir ar Tighearna. "thig droch smuaintean, mortadh, adhaltrannas, strìopachas, gadaigheachd, fianais bhréige, toibheum;" (Mata xv. 19.) Chaidh mòran seachad air creagan nam peacannan gràineil, a bha air an tilgeadh air gaineamh na féin-fhìreantachd; ma bhitheas sibhse air bhur faotainn 'n-ar fireantachd féin, bithidh sibh air bhur call 'n-ar fireantachd féin; esan aig nach eil fireantachd na's fearr no i sin a sholar e-féin, cha choinnich e ri sonas is mò na thoillteanas féin. Is e so an naoidheamh tinne.

X. Deanaibh math anns an t-saoghal, le maoin an t-saoghail.

Tha e na's fearr bhur n-ùine a bhi air a caitheadh ann an deanamh matha, no ann an trusadh maoine; oir a' mhaoin a gheibh sinn is eigin duinn a fàgail, ach am math a ni sinn cha n-fhag e sinn gu bràth. " Chum gu'm faigh iad fois o'n saothair; agus leanaidh an oibre iad." (Tais. xiv. 13.) Fàgaidh an duine glòir-mhiannach, a mhòrachd uile air a chùl, an uair a ghiùlanas an duine diadhaidh a mhath uile maille ris. Bha seirc Dhibhes ro fhuar, agus fhuair e lasraichean ifrinn ro theth.

Cha n-eil braon uisge air son an leithidibh sin do dhroch dhaoine ann an ifrinn, aig nach eil gréim arain air son an leithidibh sin do dhaoine bochda air thalamh. Dhiult Dibhes sprùileach arain do Lasarus, agus uime sin cha-n fhaod Lasarus

deur uisge a thoirt da ionnsaidh-san: an tì nach nochd tròcair, cha bhi tròcair air a nochdadh dha. Bitheadh seirc na bhùth dhuibh gu malart ann, agus is e siorruidheachd bhur leabaidh gu fois a ghabhail innte; bithibh n'ur n-athair do na h-uile ann an seirc, agus n'ur séirbhisich do na h uile ann an irisleachd deanaibh mòran matha agus na deanaibh ach beagan fuaime. Gach gràs a ta na's mò air a chleachdadh, bithidh e na's mò air a ghlòrachadh: mar is mò a ni sibh do mhath air son Dhé, is ann is mò a gheibh sibh o Dhia; do mhath mar nach urrainn na bochdan a bhi beò as eugmhais bhur tròcairse air thalamh, mar sin as eugmhais tròcair Dhé cha bhi sibhse beò air nèamh. An Tì a bheir seachad do na naomhaibh bochd' air sgàth Chriosd, bithidh e air ath-dhioladh le Criosd air sgàth nan naomh: "Bha mi lomnochd, agus dh'eudaich sibh mi: bha mi eulsan, agus thàinig sibh g'am amharc: bha mi am prìosan, agus thàinig sibh a m'ionnsaidh." (Mata xxv. 35—40.) Ain sin freagraidh na fireanan e, ag ràdh, "A Thighearna, c'uin a chunnaic sinn ocrach thu, agus a bheathaich sinn thu? no tartmhor, agus a thug sinn deoch dhut? No c'uin a chunnaic sinn a'd'choigreach thu, agus a thug sinn aoidheachd dhut? no lomnochd, agus a dh'eudaich sinn thu? No c'uin a chunnaic sin euslan thu, no am prìosan, agus a thàinig sinn a t'ionnsaidh? Agus freagraidh an Rìgh, agus their e riu, Gu deimhin a deirim ribh, a mheud's gu'n do rinn sibh e do dh-aon do na bràithribh a's lugha agamsa, rinn sibh dhomhsa e." Mar is mò a chuireas sibh a mach air son Chriosd air talamh, is ann a's mò a gheibh sibh do shùimean glòire o Chriosd air nèamh. Am barr a th' air a chur ann an tròcair, bithidh e air a bhuain ann an glòir.

Mar is éigin dhuinn na h-uile ni a chur a mach ann an aobhar Dhé, mar sin is éigin dhuinn na h-uile ni a chur sìos air son aobhar Dhé. An ni sin a ta air a chur ann an ionmhas Chriosd ri taobh na slighe, cha n-eil e air a thilgeil air falbh: tha tròcair 'na seirbhiseach cho math, is gu bràth nach leig i le maighistir bàsachadh 'na dhuine bochd! ged ni i bhur sporanan na's eatruime, gidheadh ni i bhur crùin na's truime. O gu'n tugadh Dia na h-uirread do na beartaich! agus O gu'n tugadh na beartaich cho beag do na bochdan! Tha cuid ag ràdh gur e am fearann is neo-thorraiche is dlùithe do na sluic mhéinne is beartaiche, tha e tuilleadh is fìor ann an seadh spioradail. Cia iomadach duine beartach, ged a tha 'n oighreachdan coltach ri pàrras thorrach, gidheadh tha 'n cridheachan coltach ri fàsach aimrid? Tha mòran aca do'n talamh 'nan làmhan, ach gu'n ni sam bith do nèamh 'nan cridheachan: tha iad saibhir ann am maoin, ach cha n-eil ann am mathas. Tha iongantas orm nach eil an leithid sin do dhaoine saoghalta a criothnachadh leis an rann so, "An sin a their e mar an ceudna riu-san air an làimh chlì, Imichibh uam, a shluagh mallaichte dh'ionnsaidh an teine shiorruidh, a dh'ullaicheadh do'n diabhol agus d'a ainglibh: Oir bha mi ocrach, agus cha tug sibh dhomh biadh; bha mi tartmhor, agus cha tug sibh dhomh deoch: Bha mi a'm' choigreach, agus cha tug sibh aoidheachd dhomh; lomnochd, agus cha d'eudaich sibh mi: euslan, agus am prìosan, agus cha tàinig sibh g'am amharc. An sin freagraidh iadsan mar an ceudna e, ag ràdh. A Thighearna, c'uin a chunnaic sinne thu ocrach, no tartmhor, no d'choigreach, no lomnochd, no euslan, no am

prìosan, agus nach do fhritheil sinn dhut? An sin freagraidh esan iad, ag ràdh, Gu deimhin a deirim ribh, a mheud 's nach d'rinn sibh e do'n neach a's lugha dhiù so, cha d'rinn sibh dhomhsa e. Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh; ach na fireana chum na beatha maireannaich." (Mata xxv. 41—46.) O gu'm biodh daoine air an séideadh suas cho mòr le 'n saibhreas, d'an éigin an ùine ghearr a bhi air an toirt o 'n saibhreas! Mar nach tug sibh ni air bith d'ar cùinneadh leibh a steach do'n t-saoghal maille ribh, mar sin cha ghiùlain sibh ni air bith dheth a mach as an t-saoghal leibh; anns an t-saoghal fàgaidh sibh e, do'n dream nach aithne dhuibh, faodaidh e bith do'n dream nach b'àill leibh. N'am biodh ach fios aig cuid do dhaoine saibhir ro àm am bàis, cionnas a bhiodh an òr agus an airgead air a chaitheamh an deigh am bàis, ghuidheadh iad e bhi air ais a rithist anns na sluic-mhéine o'n tàinig e. O sibhse a dhaoine saibhir, deiream ribh, deanaibh math anns an t-saoghal le maoin an t-saoghail; is mò an t-urram toirt seachad coltach ri prionnsa, na bhi beò coltach ri prionnsa; tha e na's fearr cridhe a bhi agaibh, agus gu'n *chur leis*, no *cur leis* a bhi agaibh agus gu'n an cridhe. "Thugaibh uaibh, agus bheirear dhuibh;" bu chòir d'ar n-iochdsa na bochdan iarraidh, mu'n iarradh na bochdan 'ur n-iochdsa. Is e sin an deicheamh tìnne.

XI. Builichibh gu math an aimsir sin nach bi leibh ach rè aimsir; bithidh aimsir an ùine ghearr gun a bhi na h-aimsir dhuibhse: Tais. x. 6.

Tha cothroman ann air son siorruidheachd, ach cha n-eil cothroman ann gu siorruidh. A Chriosd-uidhean cùimhnichibh gu'm beil an réis sin goirid anns am beil sibh a ruith, ach tha 'n duais air son

am beil sibh a ruith mòr. Mar nach eil aonta agaibh air bhur beatha, mar sin cha n-eil dà bheatha agaibh. Nach robh feum againn an aire thoirt cia mar a thilgeamaid, aig nach eil ach an aon saighead ri stiùradh chum a chomharraidh ? Cha leinne aimsir sam bith ach na tha làthair, agus tha i sin cho luath seachad 'sa thàinig i.

O ! thugaibh fainear cia mòr do bhur n-aimsir a ta air dol seachad, agus gidheadh cho beag a th' air a dheanamh do bhur n-obair. An goid bhur fois dara leth bhur n-aimsir air falbh, agus bhur n-ana-mhiann an leth eile ? O, ciod na nàimhdean dhaibh féin iadsan d'an uile laithean nach ceadaich dhaibh féin a h-aon ? Tha bhur n-obair mòr agus tha bhur n-uine goirid ; tha Dia agaibh ri urram a thoirt dha, Criosd ri creidsinn ann, agus anam ri shàbhaladh ; tha réis agaibh ri ruith, crùn ri bhuannachd, ifrinn ri dol as uaipe, agus nèamh ri dheanamh cinnteach ; tha iomadach truailleachd laidir agaibh ri lagachadh, agus iomadh gràs lag ri neartachadh ; tha iomadh buaireadh agaibh ri cur 'nan aghaidh, agus iomadh àmhghar ri ghiùlan ; tha iomadh tròcair agaibh ri dheagh bhuileachadh, agus iomadh dleasanas ri choimh-lionadh ; uime sin thugaibh oidhirp air bhur n-ùine a dheagh-bhuileachadh. Tha 'n aimsir uile a luthasaich Dia dhuinn, beag n'as leòir a choilionadh an uallaichidh a tha e roinn a mach le crannchur dhuinn ; air an aobhar sin, a Chriosdaidhean gràdhach, ath-cheannaichibh an aimsir : " Ag ath-cheannach na h-aimsire, do bhrigh gu'm beil na laithean olc," (Eph. v. 16.) Ma tha mòran d'ar n-ùine air dol seachad, na biodh tuilleadh d'ar n-aimsir neo-thorrach : mar is faide a bha ar n-aimsir, is ann is giorra bhitheas ar n-aimsir.

O ! gu'm biodh gach ceum a' ghabhadh ar n-anmannan air a thoirt a chum nèimh : agus gun deanadh sibh sibh-féin, cinnteach a Dia an diugh, do bhrigh nach eil sibh cinnteach an ath latha asaibh féin. Air sgàth an Tighearna builichibh bhur n-aimsir gu math: air sgàth bhur n-anmannan ath-cheannaichibh an aimsir. Cha chaill am fear lagha aimsir shuidhichte gu chuir a ghnothaichean lagha an òrdugh, cha chaill am portair a sheòl-mara cha chaill am fear-ceirde aimsir a mhalairt, cha chaill an treabhaiche àm suidhichte féin, agus an caill sibhse bhur tràth luachmhor? Ma chailleas sibh bhur tràth, chaill sibh bhur n-anam. Biodh e aithnichte dhuibh nach eil ann ach aon nèamh, agus seachnaibh e sin, agus c'àit an cuir sibh suas bhur cairtealan ach ann an ifrinn ? Cha n-eil dòigh air cuir suas fo'n talamh, air an sonsan a chaill an aimsir os-ceann na talmhuinn, is e'm bacadh mòr air beatha a bhi air a caitheadh gu math, dùil ri bhi beò fada ; cha n-eil mòran a' smuainteachadh am beatha a chaitheadh ni sam bith na's fearr, gus an smuaintich iad gun a bhi beò ni sam bith na's faide. O cia ceart a bhiodh e gu'n rachadh iad am mearachd air nèamh air a cheann mu dheireadh! Is e so àm gràis chum ghabhail ruibh, agus is e so an t-àm air bhur sonsa chum ghabhail ri gràs. An diugh, an diugh, an diugh, deir Dia, tri uairean ann an aon chaibidil, (Eabh. iii, 7.) An diugh, anns an t-seachdamh rann, an diugh, anns an treas-rann-deug, an diugh, anns a chùigeamh-rann-deug. Agus anns a' cheathramh caibidil, agus anns an t-seachdamh rann a deir e, " An diugh, an deigh aimsir cho fhada ;" O, ach their peacaich, Am màireach ! am màireach ! am màireach ! Mo thruaighe ! a chàir-

dean, is fearr aon latha do na tha làthair, na dhà do no lathan a ta ri tighinn ; is e an diugh do latha gu bhi beò, faodaidh e bith gur e 'm màireach latha bhur bàis ; agus uime sin, air sgath an Tighearna. na cuiribh seachad e. A nise ma bhios e gu bràth, a nise no na biodh e gu bràth, eiribh agus deanaibh, air eagal gu'm bi sibh gu bràth caillte. Is e so an t-aon tinne-deug.

XII. Fòghlumaibh irisleachd o' irisleachd Chriosd. "Foghlumaibh uam, oir a ta mise macant' agus iriosal an cridhe ; agus gheibh sibh fois do bhur n-anmaibh," Mata xi. 29.

Ni irisleachd duine coltach ri aingeal, agus a dh'uireasaidh so rinneadh ainglean 'nan deamhnaibh; cha n-eil peacaich uaibhreach 'nan còmpanaich iomchaidh do neach sam bith ach do dheamhnaibh uaibhreach : is e am fear-aidmheil is ro ghràdhaiche, am fear aidmheil is ro-iriosaile. Tha creideach coltach ri soitheach air a' chuan mar is mò a lionas i is ann is mò a théid i fodha : cha n-eil neach a caitheadh a bheatha cho iriosal air thalamh ris an dream sin is airde a tha a caitheadh am beatha air nèamh : deanaibh ach sealltainn cia mar tha h-aon do na naoimh is fearr ag amharc air féin mar an aon is lugha do na naoimh, "Dhomhsa, a's lugha na'n tì a's lugha do na naomhaibh uile," arsa Pòl : (Eph. iii. 8.) Is iad na daoine is ro-naomha do ghnà na daoine is ro iriosaile ; far an e irisleachd a' chlach-oisinn, an sin is e diadhachd a chlach-mhullaich. Tha e math smaointean firinneach a bhi againn umainn féin. Bu chòir do dh'éideadh na h-irisleachd a bhi daonnan air a chaitheadh air druim aidmheil a' chreidimh Chriosdail.

Tha da thaigh aig Dia Uile-chumhachdach anns

am beil e a gabhail còmhnaidh, a thaigh baile, agus a thaigh-dùcha; is e thaigh-baile nèamh nan nèamh, agus is e thaigh-dùcha an cridhe umhal agus iriosal; (Isa. lvii. 15.) "Anns an ionad ard agus naomha gabham-sa còmhnaidh;" is e sin ann an nèamh, taigh-baile Dhé; "maille ris-an fòs a ta leòinte agus iosal 'na spioraid," is e sin a thaigh dùcha; is e irisleachd Betel is còmhnuidh do Dhia,—is e uabhar Babel togail an diabhoil. Mar cùm sibh uabhar a mach as bhur n-anam, agus bhur n-anam a mach á uabhar, cumaidh uabhar bhur n-anma a mach á nèamh. Cha 'n abair mi nach eil duine bochd uair air bith uaibhreach, ach their mi nach eil duine uaibhreach uair sam bith math. Tha Dia a' cur an aghaidh nan uaibhreach, "Tha Dia a' cur an aghaidh nan uaibhreach, ach a' toirt gràis dhaibh-san a ta iriosal." (Seum. iv 6.) Tha gnùis an t-soirbh-eachaidh a' dealradh na's lainniriche tro ghnùis-bhrat na h-irisleachd: do na h-uile thrusgan is e irisleachd is fearr a thig do Chriosdaidhean, agus is fearr a ni maiseach an aidmheil. Cha n-fhuilig Dia gu'n smuainticheadh duine sam bith gu math uime féin, ach e féin. Bu chòir do Chriosdaidh amharc leis an dara sùil air gràs, ga chumail taing-eil, agus leis an t-sùil eile air *féin* ga chumail brònach. An uair a thòisicheas sibh ri fàs uaibh-reach as bhur n-iteagan lainnireach amhaircibh sios air bhur casan dubha: (mar thasa 'g ràdh a ni 'n eala) "Thuit na ceithir seanairean fichead sios an làthair an tì a bha 'na shuidhe air an rìgh-chathair, agus rinn iad aoradh dhasan a ta beò gu saoghal nan saoghal, agus thilg iad sios an crùin an làthair na rìgh-chathrach." (Tais. iv. 10.) Is e 'n aon dòigh air ar crùin a ghleideadh air ar cinn, an tilgeil sìos aig

a chasan-san. Mo thruaighe! a chàirdean, ciod as am beil sibh uaibhreach? Am beil sibh uaibhreach as bhur saibhreas, as bhur nithe-urramach, as bhur luchd-dàimh, no maise, no neart, no beatha? Mo thruaighe! mo thruaighe! is nithe iosal bochd iad sin gu uaill a dheanamh annta. An uair a ni daoine glòir 'nan uabhar, cuiridh Dia smal air uabhar an glòire. O rachaibh a dh'ionnsaidh uaighean na dream a dh'imich air thoiseach oirbh, agus an sin faicibh, nach eil an cnàimhean air an sgapadh, an sùilean air dol am mugha, am feòil air a chaitheadh am beòil air an truailleadh? C'àit' a nis' am beil na bilean ruiteach sin, na gruaidhean ionmhuinn, na teangannan deas-labhrach, na sùilean beothail, na srònan àillidh, nach eil iad uile air imeachd mar bhruadar! agus c'àit' am bi sibhse ann an ùine ghearr? Agus am bi sibh uaibhreach as na nithe sin? Cha n-aithne do chridhe iriosal aon tobar ach gràs Dhé, agus cha n-aithne do dhuine dìreach aon chrìoch ach glòir Dhé. Is e sin an dara-tinne-deug.

XIII. Bithibh 'n-ar Criosdaidhean dìreach.

Cha n-eil an soisgeul a mhàin ag iarraidh gu'm bitheamaid 'n-ar Criosdaidhean òirdheirc, ach gu'm bitheamaid 'n-ar Criosdaidhean dìreach. Mar is glòrmhoire a ta 'm frithealadh fo am beil sibh a caitheadh bhur beatha, is ann is gràsmhoire bu chòir do'n chaithe-beatha a bhi agaibh. Bheir gnìomharran spioradail oirbh amharc *ùr* ann an sùilibh Chriosdaidhean spioradail. Mar is mò a th' agaibh do Dhia annaibh, is ann is mò a bhitheas agaibh do mhath maille ribh. Mar is soilleire a lasas lòchran a' ghràis air thalamh, is ann is soilleire a dhealraicheas Grian na glòire air nèamh: Tha sinn a' mairsinn beò le bàsachadh dhuinn féin, agus a' bàsachadh le

mairsin beò annainn féin. Bu chòir do Chriosduidhean a bhi 'nan lòchrannan laiste cho math ri bhi 'nan lochrannan dealrach. Am bu chuidhe dhuinne siubhal ann an dòrchadas, is gur e solus ar n-Athair? Am bi an teanga air a faotainn ri breugan an còmhnaidh do dhaoine, a bha air a faotainn ag ùrnaigh cho dùrachdach ri Dia? No 'n dream sin air am faotainn ag amharc le geur aire air cuspairean peacach, a bha air am faotainn a' leughadh mu bhriathraibh naomha? An dean iadsan a fhuair airgead-gabhail Chriosd, cogadh fo bhratach Shàtain? A mhuinntir ionmhuinn, an dara cuid biodh bhur n-oibre a réir bhur n-aidmheil, no biodh bhur n-aidmheil a réir bhur n-oibre. Gu bràth na cuir ort do chulaidh àillidh aidmheil, a dheanamh t-obar shàlach 'na truailleachd: Gu bràth na cuir ort aodach sheirbhiseach Chriosd, agus tràillealachd Shàtain a deanamh. " Gach neach a tha 'g ainmeachadh ainm Chriosd, tréigeadh e eucoir."—" Cha'n e gach uile neach a their riumsa, A Thighearn, A Thighearn, a théid a steach do rìoghachd nèimhe; ach an tì a ni toil m' Atharsa a ta air nèamh," (Mat. vii. 21.) O gu'm biodh teangannan dhaoine na's farsainne no 'n làmhan! Ann am briathraibh tha iad ga aideachadh, ach ann an oibre tha iad ga àicheadh. Tha mòran a' cur crùn glòire air ceann Chriosd le deagh-aidmheil, a tha cur crùn droighinn air a cheann le droch caithebeatha " Bha eagal an Tighearn orra, agus rinn iad seirbhis d'an diathibh féin :" 11 Rìgh xvii. 33.

Mo thruaighe! mhuinntir ionmhuinn, ciod am math a ni bhur n-aidmheil dhuibh, mur dean sibh math bhur n-aidmheil! Is fearr gun dealrachadh gu bràth, no gun a bhi 'na òr; an dara cuid gabhadh

ola ann bhur lòchrannan na tilgibh air falbh bhur lòchrannan! cha bhi an Criosdaidh *air éigin* ach *air éigin* air a shàbhaladh. Uime sin, mo bràithrean, leigibh leam a ghuidhe oirbh, bithibh 'n'ur Criosdaidhean gu léir, bithibh ceart, bithibh 'n'ur Criosdaidhean direach, bithibh 'n'ur Criosdaidhean treibh-dhireach, bithibh cho diadhaidh sa tha 'n duine diadhaidh naomh Daibhidh ag innseadh. Cò e an duine dìreach? Cò e an Criosdaidh dìreach? "Cò dh'fhanas ann ad phàilliunn? cò chomhnuicheas air do shliabh naomha? Esan a ghluaiseas gu h-ionraic, agus a ni ceartas, agus a labhras an fhirinn 'na chridhe," (Salm xv. 2—4,) còmhnaichidh esan anns a' phàilliunn; agus mar sin tha e dol air aghaidh. Na'm b'àill leibh sibh féin a choimhid gun smăl o'n t-saoghal, is éigin dhuibh sibh féin a choimhid gun smăl anns an t-saoghal. O! na bithibh diomhain ann an saoghal diomhain. Is e gluasad fuasgailte 'nan Criosdaidhean, masladh nan Criosdaidhean. Nam biodh Abraham a nis' air thalamh, neach a ta air nèamh, cia mar a ghabhadh gruaidh Athair nan creideach rughadh ann a bhi faicinn an gniomhara-san, a ta g'an ainmeachadh féin 'nan gineil dhàsan? O tha cuid do dhaoine ann a tha smaointeachadh iad-féin a bhi tuilleadh is math gu dol do dh'ifrinn, ach tha Dia da'n smaointeachadh tuilleadh is olc gu dol do nèamh: agus cò a nis' a tha ceart, gun teagamh is e Dia a tha ceart, oir bithidh Dia fior, agus gach duine 'na bhreugaire. Bha Noah 'na dhuine cothromach, agus iomlan 'na linn," (Gen. vi. 9.) Cha robh e 'na pheacach n'am measg-san a bha' nan naoimh; ach bha e 'na dhuine naomh' n-am measgsan a bha 'n-am peacaich; ghluais e maille ri Dia an uair a ghluais

dream eile ann an aingidheachd ; bha e 'na dhuine cothromach coltach ri Dia, ionnas nach robh aon duine eile coltach ris anns an linn sin anns an robh e-san air thalamh.

B'iad na ceud Chriosdaidhean na Criosdaidhean a b'fhearr ; cha b'aithne dhaibh ach beagan, ach rinn iad mòran ; is aithne dhuinne mòran, ach is beag a tha sinn a' deanamh. O! mo chàirdean, ma tha seirbhis Dhé olc, c'arson a tha sibh a' tòiseachadh oirre ? Bithibh 'n'ur Criosdaidhean gu léir, no na bithibh n'ur Chriosdaidhean idir. Tha e math aidmheil a dheanamh. ach tha e na's fearr a bhi cur an gniomh : seadh, do'n dithis, is fearr cur an gniomh as eugmhais aidmheil, no aidmheil as eugmhais cur an gniomh. Cha-n fheud sinn oilbheum a gabhail ri luchd-aidmheil diadhachd, a chionn nach eil iad uile diadhaidh a ta ri aidmheil. Ged a tha mòran luchd-aidmheil ann nach eil nan creidich, gidheadh cha n-eil aon do na creideich nach eil 'nan luchd-aidmheil : A Criosdaidhean, an uair a ni sibh aidmheil mhath, bithibh cinnteach bhur n-aidmheil a dheanamh math. Is e so an treas tinne-deug.

XIV. Bitheadh e 'na ghnàs agaibh ann an dleasanas, 'ur cridhe a thoirt do Dhia ann an dleasanas.

" A Mhic, thoir dhomhsa do chridhe," (Gnà. xxii. 26.) Tha sibh a' faicinn gu'm beil Dia a' gairm air son a' chridhe ; is e an cridhe àn t-achadh sin o 'm beil dùil aig Dia ris a' bharr ro phailt do ghlòir. Tha Dia a' giùlan na's mò spéis do bhur cridheachan no tha e deanamh do bhur n-oibre : tha Dia ag amharc na's ro-mhò far am beil duine 'g amharc na's ro-lugha : ma tha'n cridhe air son Dhé, an sin tha na h-uile air son Dhé, ar n-aignidhean, ar toil, ar miannaibh, ar n-aimsir,

ar neart, ar deòir, ar déircean, ar n-ùrnaighean, ar n-oighreachdan, ar cuirp, ar n-anmannan ; oir is e'n cridhe an daingneach rìoghail a ta ceannsachadh na h-uile ni eile : an t-sùil, a' chluas, an làmh, an teanga, an ceann, a' chas ; tha 'n cridhe g'an ceannsachadh sin uile. A nise ma tha 'n cridhe aig Dia, tha na h-uile ni aige: mar eil an cridhe aige cha n-eil ni sam bith aige : is e cridhe 'na h-ùmhlachd, ùmhlachd a' chridhe ; mar tha 'n corp aig aithne an anma a tha g'a riaghladh, is ann mar sin bu chòir do'n anam a bhi aig àithne Dhè a thug seachad e. " Cheannachadh le luach sibh," ars' an t-abstol, " uime sin thugaibh glòir do Dhia le bhur corp, agus le bhur spiorad, a's le Dia." (1 Cor. vi. 20.) An tì is e na h-uile anns na h-uile annainn, b' àill leis an ni sin is e na h-uile anns na h-uile annainn a bhi aige. Is e an cridhe an seòmar-làthaireachd, far am beil Rìgh na glòire a' gabhail còmhnaidh an ni sin is ro-airidh annainn bu chuidhe dha bhi air a thoirt dhasan a ta ro-airidh oirnn. Cha n-eil anns a' chorp ach an t-àite taisg. Is e'n t-anam an seud : cha n-eil anns a' chorp ach an t-slighe, is e'n t-anam an t-eitin. Is e'n t-anam anail Dhé, mais' an duine, iongantas nan aingeal, agus fàrmad nan deamhan. Tha fios aig an diabhol ma tha ionmhas math sam bith ann, gur ann 'n-ar cridheachan a tha e; agus bu mhiann leis iuchair an àite thaisg so a bhi aige, chum's gu'n spuinneadh e sinn d'ar seud. B'u mhiann leis an diabhol gu'm biodh iuchair ar cridheachan aige. Mar a ta sinn a' cur ar n-òighreachd ann an làmhan dhaoine, mar sin bu chòir dhuinn sinn féin a chur ann an làmhan Dhé. Ach mo thruaighe ! cha n-eil inntinn aig duine a thoirt seachad a ni bu mhath le Dia a bhi aige. " A ta

am pobull so a' dlùthachadh riumsa le'm beul, agus a' tabhairt onoir dhomh le'm bilibh: ach a ta an cridhe fada uam ;' Mata xv. 8.

Mo thruaighe! is tuilleadh is tric a tha 'ar cridheachan r'an iarraidh an uair a thig sinn a dh'iarraidh Dhé, faodaidh sibh bhur dleasanas a chumail ribh féin, mar toir sibh bhur cridhe dhasan: dleasnas a ta gun chridhe, is dleasanas e a ta gu'n toradh: cha n-urrainn duibh gu bràth cridhe bhur séirbhis a thoirt do Dhia, mar toir sibh dhasan an cridhe 'n-ar séirbhis. Is e an cridhe a' cheud ni bu chuidhe teachd a chum dleasanais, agus an ni mu dheireadh a rachadh a mach á dleasnas: cha n-eil ann an deagh bhriathran as eugmhais a' chridhe ach brionnal, agus cha n-eil ann an deagh oibre as eugmhais a' chridhe ach cealgaireachd. A mhuinntir ionmhuinn, air sgàth bhur n-anmannan bochda, leigibh le briathraibh agus oibribh dol le chéile, le bhur teanga agus bhur cridheachan dol le chéile, le bhur bilibh agus bhur caithe-beatha dol le chéile; le bhur n-ùrnaigh agus bhur cleachadh dol le chéile; mar dean bhur dleasanais cridhe bhur peacannan itheadh a mach, ithidh bhur peacannan a mach cridhe bhur dleasanais. Tha 'n tomhas is lugha do ghràs na's fearr na dìle do bhriathran: tha cridhe as eugmhais briathran na's fearr na briathran as eugmhais cridhe: tha beagan air a dheanamh leis a' chridhe na's fearr na cuid mhòr air a dheanamh as eugmhais a' chridhe. Cha taitinn ni sam bith ri cridhe Dhé, ach an ni a ta air a dheanamh le cridhe an duine. An tì a tha gabhail sùim do'n chridhe as eugmhais ni sam bith, cha ghabh e suim do ni sam bith as eugmhais a' chridhe. Is e sin an ceathramh-tinne-deug.

XV. Bithibh dichiollach anns na meadhonan, ach na deanaibh iodhol do na meadhonan.

"Deanaibh an tuilleadh dìcheill chum bhur gairm agus bhur taghadh a dheanamh cinnteach:" (2 Pead i. 10.) Is e ar gnothach san àm a ta làthair ar sonas 'san àm ri teachd a dheanamh cinnteach. An uair nach urrainn òighreachdan, agus nithe urramach, agus beatha, agus càirdean, agus toil-eachas inntinn a bhi air an deanamh cinnteach, biodh *an ni so* air a dheanamh cinnteach ; oir tha sibh a' faicinn le féin-fhiosrachadh lathail nach urrainn dhaibh sin a bhi air an deanamh cinnteach : (1 Tim. vi. 19.) " A' tasgaidh suas daibh féin' deagh-bhunait." Agus c'arson a tha 'n t-Abstol a' sparradh so ? tha " chum 's gu'n dean iad greim air a' bheatha mhaireannaich." Cha n-eil dol air tìr air tràigh an t-sonais, as eugmhais seòladh ann an long an ionracais : " Làn-oibrichibh bhur slàinte féin le h-eagal agus ball-chrith." (Phil. ii. 12.) Gu's am faigh sibh sealbh air slàinte nach gluaisear, cha bhi sibh gu bràth saor 'o bhuaireadh mòr. " Deanaibh spàirn chruaidh 'gu dol a stigh air a' gheata chumhann ; oir a deirim ribh, gu'n iarr mòran dol a stigh, agus nach urrainn iad." Cò nach deanadh spàirn chruaidh air son glòir, agus feitheamh ri gu faighidneach leis an dichioll is mò. " Deanaibh ùrnaigh gun sgur :" Bithibh ag ùrnuigh an còmhnaidh, ged nach bi sibh an còmhnaidh ag ùrnuigh ; tha 'ur n-aran lathail a' gairm air son ùrnaighean lathail ; gach aon latha toisichibh agus crìochnaichibh maille ri Dia ; leigibh le ùrnuigh a bhi 'na ceud obair agus na h-obair mu dheireadh dhuibh na h-uile latha. O Chriosd-aidhean glaisibh suas bhur cridheachan le h-ùrnaigh,

agus thugaibh an iuchair do Dhia. Am beil sibh air bhur gairm le h-ainm Chriosd, agus nach gairm sibhse air ainm Chriosd? Thugaibh air falbh plosgartaich spioradail, agus bheir sibh air falbh beatha spioradail. Faodaidh sinn a bh 'g ùrnaigh do ghnà, gun a bhi do ghnà ag ùrnaigh: Cha n-urrainn Criosdaidhean gu bràth a bhi dhith àm ùrnaigh mar eil iad a dh'easbhuidh suidheachadh inntinn freagarach gu ùrnaigh. Cha n-urrainn neach sam bith ùrnaigh a dheanamh gu ceart, ach an dream a tha 'nan nuadh-chreutairean; ach bu chòir do na h-uile ùrnaigh a dheanamh a chionn gur creutairean iad. Faodaidh duine spioradail ùrnaigh a dheanamh gu feòlmhor, ach cha n-urrainn duine feòlmhor ùrnaigh dheanamh gu spioradail. Bheir ùrnaigh aingeal á mach a nèamh a thoirt Pheadair a mach á priosan; oir bha bith-ùrnaigh air a dheanamh air a shon leis an eaglais, agus dh'éisd Dia riu. Faodaidh cliù a bhi aig tiodhlaic na h-ùrnaigh o' dhaoine, ach is e gràs na h-ùrnaigh aig am beil cumhachd maille ri Dia. Is ni ùrnaigh, nach eil uair a rinn duine riamh gu ceart i, nach do dheònaich Dia gu grad freagradh dh'i. Cha n-eil cho beag aig Criosdaidh sam bith do Chriosd, is nach eil aobhar aige a bhi moladh, agus cha n-eil Criosdaidh sam bith aig am beil cho mòr do Chriosd is nach eil aobhar aige a bhi 'g ùrnaigh. Na diùlt creideamh do Dia ann an ùrnaigh, agus cha diùlt Dia ùrnaigh chreideach.

*Anns an dara h-àite*, Mar is eigin duibh a bhi dìchiollach anns na meadhonan, mar sin na deanaibh iodhol do mheadhonan; thugaibh suas na h-uile dleasanas ann an rathad coimhlionaidh, agus leagaibh sios iad ann an rathad muinighin a bhi

agaibh iad a bhi air an gabhail le Dia air sgàth Chriosd. Ciod e éisdeachd as eugmhais *seud;* no bhi faotainn as eugmhais Chriosd, tha e coltach ri glaine falamh as eugmhais deoch-bheothachaidh: cha n-urrainn dleasanas gu bràth tuilleadh sa chòir d'ar dicheall a bhi aige, no tuilleadh is beag d'ar muinighin. Cha n-eil creideach a'deanamh deagh oibre chum a bhi beò leo, ach tha e beò a chum deagh oibre a dheanamh. Is olc an ni dhuinne a bhi ni-eigin annainn féin, agus gu'n a bhi ni sam bith ann an Criosd; ar n-uile dhleasanais a ghabnan os-làimh, agus an dheigh sin amharc thairis air ar dleasanais uile; tha fireantachd Chriosd gu bhi air a h-ardachadh air an dòigh so, ach cha n-eil fireantachd nan Criosdaidhean gu bhi air a h-ainmeachadh: An uair a ni sinn na h-uile nithe a dh'àithneadh dhuinn, an sin abramaid; "Is séirbhisich neo-tharbhach sinn," a réir an ni a theagaisg Criosd d'a dheisciobuil. Is ann do bhàs ar Slànaighear a bhuineas cliù ar saoraidh. Cha n-eil dleasanais air am milleadh le Criosd, ach feumaidh iad a bhi air an àicheadh air son Chriosd. Tha uirread fheum againn air an Spiorad a thoirt suas ar gràsan, 'sa th' againn air an Spiorad a thoirt fàis d' ar gràsan. Seasaidh uaireadair ar cridheachan gun charachadh, ni's lugha na chuireas esan ola ris na rothan. Deanaibh gàirdeachas ann an Iosa Criosd, agus na cuiribh muinighin air bith 'san fheòil. Tha deagh oibre cho falamh, is nach urrainn neach a bhi air a shàbhaladh leo, agus gidheadh tha iad cho oirdheirc is nach urrainn neach sam bith a bhi air a shàbhaladh as an eugmhais. Dleasanais, mar bi Criosd air a dhortadh a mach annta, cha 'n fhàs Criosdaidh fopa. Is eigin dhuinn a bhi beò ann an ùmhlachd

tha iomadh beò air an cleachdaidhean na's mò na tha iad a' deanamh air Criosd; na's mo air na h-ùrnaighean a tha iad a' deanamh ri Dia, na air an Dia ris am beil iad a' deanamh an ùrnaighean. Cha n-eil ann an dleasanais ach feadain thioram annta féin, nach robh riamh cho iongantach air an gearradh a mach, gus an lion Criosd iad. Is e sin an cùigeamh-tinne-deug.

XVI. Na gabhaibh ni sam bith air facal, ach na h-uile ni air deuchainn.

Ged a tha na h-uile òr buidhe, gidheadh cha n-eil na h-uile ni buidhe 'na òr; cha'n fhirinn na h-uile ni a tha dol an àite firinn: "Na creidibh gach uile spiorad, ach dearbhaibh na spioradan, an ann o Dhia a tha iad." (1 Eoin iv. 1.) Thugaibh fainear, a chàirdean, cha'n fhaod sibh gach uile spiorad a chreidsinn; ach dearbhaibh na spioradan an ann o Dhia a tha iad no nach ann; "Dearbhaibh na h-uile nithe cumaibh gu daingean an ni sin a ta math." (1 Tes. v. 21.) Dearbhaibh na h-uile nithe, is e sin, dearbhaibh na h-uile nithe leis an sgriobtur. Tha mòran a' creidsinn mu'm beil iad a' dearbhadh, ach feumaidh sinne dearbhadh mu'n creid sinn. Mo thruaighe! tha mòran anns an t-saoghal a tha coltach ri naoidheanan a shluigheas sios na h-uile ni; na h-uile ni a chuireas a' bhanaltrum am beul an leinibh bhochd sluigidh e sìos e: gu firinneach tha mòran mar so, fir agus mnai, ciod air bith a their daoine, sios a théid e; cha ghabh iad uirread shaoithreach is briathran duine a dhearbhadh le briathran Dhé. O ars iadsan, tha na daoine a tha sinne 'g éisdeachd 'nan daoine còire, nan daoine fòghluimte agus comasach; ach nach cunntadh sibh airgead as an deigh? Nach cothrom-

aicheadh sibh òr as an deigh? Is e mo bharail gu'n cothromaicheadh: Agus an gabh sibh an teagasg air am facal gun an dearbhadh? Cò a cheannaicheas seud ann am bogsa, ach amadan? Cùimhnichibh, a Chriosdaidhean, gur òr cupan na strìopaiche 'san taobh a mach, ach puinnsean 'san taobh a staigh, Bha "copan òir aice 'na làimh, làn do ghràinealachd agus do neo-ghloine." (Tais. xvii. 4.) Tha 'n copan do dh-òr ach is e am puinnsean, an *dearg-phuinnsean:* air leam gu'm beil an copan so air a chuir mu'n cuairt gu tric. Tha na daoine foghluimte air fàs cho glic, is gu'm beil iad air deanamh an t-saoghail ach beag 'nan amadain: "Ach bha faidhean bréige mar an ceudna am measg an t-sluaigh, amhuil a bhios luchd-teagaisg bréige 'n-ar measgsa." (2 Pead. ii. 1.) Agus O! nach biodh luchd-teagaisg bréige gu'n a bhi tuilleadh is lionmhor anns na laithibh so. Cùinneadh néimh a dheanamh gu cealgach, is troitearachd e an aghaidh Rìgh néimh: agus nam biodh an troitearachd so a' toilltinn crochadh, tha eagal orm gu'm biodh mòran do na's aithne dhomh air an crochadh. 'S tric a smuaintich mi air briathran *Chrysostom* a searmonachadh air beulthaobh cuideachd do mhinistearan "*Tha mi cur an céill gu soilleir,* ars esan, *nach eil fios agam am bi a h-aon sam bith do'n chléir air an sàbhaladh no nach bi.*" Their sibh gur iongantach an labhairt ministear so ri cuideachd do mhinistearan. Tha 'n gairm cho cudthromach, am buairidhean cho lionmhor, agus an caithe-beatha cho olc: tha iad a' labhairt coltach ri aingeal an t-soluis, ach tha iad a' deanamh coltach ri angeal an dorchadais. O cia cho déigheil sa tha daoine air na lamhainean is glaine a tharrainn air na làmhan

is sailche? Tha daoine na's fearr air an aithneachadh leis an ni a tha iad a' deanamh, no leis an ni a tha iad a' labhairt; oir their iad agus cha dean iad. Air an aobhar sin, mo chàirdean, na creidibh am briathraibh millse; no am miodal, leis am beil iad a' mealladh an t-sluaigh bhochd aineolaich: Thugaibh fainear ciod a deir an t-Abstol, "Agus a ta iad le briathraibh millse agus le miodal a' mealladh cridheachan na muinntir sin nach eil olc." (Rom. xvi. 18.) Faodaidh Dia iad sin a dhiùltadh mar chopar a mheasas-daoine mar airgead. Cha choltach dhuinn a bhi ach gu h-olc air ar sgeadachadh air son saoghail eile, ma's ann an sgàthan an t-saoghail so a bhios sinn ag' amharc oirnn féin. Cha n-eil na sgriobtuirean amhàin a' foillseachadh dhuinn ciod a ni Dia air son duine, ach mar an ceudna an ni is eigin do dhuine a dheanamh air son Dhé. Ciod an t-aobhar gu'm beil a cho liugha luchd-aidmheil a tha ri sgrìobhadh suarach nach fiù anns an t-saoghal, ach a chionn gu'm beil iad a' sgrìobhadh do réir eiseamplairean neo-iomlan! Is fearr leis a' chuid is mò do dhaoine, gluasad anns an t-slighe leathan a ta treòrachadh chum sgrios, no anns an t-slighe aimhleathan a ta treòrachadh chum beatha. Tha lochdan dhaoine mòra na's mò air an leantainn no gràsan dhaoine bochda; ach biodh fios agaibh, iadsan a ta leantuinn an deigh muinntir eile ann am peacachadh, gu'm beil iad coltach ri leantainn an deigh muinntir eile ann am fulangas: "Bithibh-sa 'nur luchd-leanmhuinn ormsa, arsa Pòl, amhail mar a ta mise air Criosd;" (1 Cor. xi. 1.) Far am beil esan a' leantainn Chriosd feumaidh sinne esan a leantainn; ach mu threigeas Pòl Criosd ann a bhi ga leantainn, feum-

aidh sinne Pòl a' thréigsinn. Mur bi an saoghal againn 'nan luchd-treòrachaidh, bithidh sinn cinnteach iad a bhi againn 'nan luchd-buaireas ; mur urrainn dhaibh ar tarrainn a thaobh a chum slighe olc, cuiridh iad 'n-ar 'n-aghaidh ann an slighe mhaith ; mur urrainn dhaibh ar losgadh le 'n teine, fàgaidh iad dubh sinn le 'n deatach ; "Ni anns am beil iad a' gabhail iongantais, do bhrigh nach eil sibhse a' ruith maille riu anns an neomheasarrachd cheudna gun tomhas, a' labhairt uilc umaibh ;" (1 Pead. iv. 4.) Do bhrigh nach dean sibhse olc maille riu-san uime sin labhraidh iadsan olc umaibhse. Ach mo chàirdean, ciod air bith a ni sibh, leanaibh an dream sin a ta leantainn Chriosd. O gu'm biodh iad a' labhairt na h-uirread mu Dhia ri muinntir eile, agus iad féin a' deanamh cho beag air son Dhé. A nis, a mhuinntir ionmhuinn, tha mi guidhe oirbh nach gabh sibh ni sam bith air facal, ach na h-uile ni air dearbhadh : dearbhaibh an sligheachan, dearbhaibh an teagasgan, dearbhaibh am briathran, dearbhaibh an aoradh, le facal na firinn ; agus ma tha e do réir na firinn, agus a' còrdadh ris an fhìrinn, agus air a stéidheachadh air an fhirinn, an sin creidibh e, an sin gabhaibh d'ar n-ionnsaidh e ; mar eil e mar sin, cuiribh cùl ris, agus saltraibh e fo bhur casan mar aolach, cò air bith an tì a tha g'a chuir an céill. Ni h-eadh, ma thig aingeal o nèamh agus teagasg sam bith eile a shearmonachadh nach eil do réir an fhacail sgrìobhta biodh e mallaichte ; cha bu chòir dhuinn gabhail ris. "Ach nan deanamaidne, no aingeal o nèamh, soisgeul eile a shearmonachadh dhuibh, ach an soisgeil a shearmonaich sinne dhuibh biodh e mallaichte," ars' an t-Abstol. (Galat. i. 8.)

Agus uime sin, aon uair eile leigibh leam a ghuidhe oirbh, air sgàth an Tighearna, na gabhadh ni sam bith air facal, ach na h-uile ni air dearbhadh. Is diomhain an ni a ràdh gur e an latha e, an uair nach eil ni sam bith ach dorchadas anns an adhar. Is e sin an seathadh-tinne-deug.

XVII. Gabhaibh na h-achmhasain sin na's ro fhearr air am bheil an ro-thuilleadh feum agaibh.

Na biodh féarg oirbh riu-san a ta g'innse na firinn dhuibh, no ris an fhirinn a tha air a h-innseadh dhuibh : " Uime sin an d'rinneadh nàmhaid duibh dhiom, air son mi dh'innseadh na firinn duibh ?" (Gal. iv. 16.) Cha n-urrainn e bhi 'na charaid firinneach dhuibh a tha 'na charaid do bhur peacannan ; agus cha n-urrainn sibhse a bhi n-ar càirdean dhuibh féin ma tha sibh 'n 'ur nàimhdean dhaibh-san a tha 'g innseadh dhuibh mu bhur peacannan. An gràdhaich sibh na's measa an tì leis am b'àill sibh a dheanamh na b'fhearr ? " Buaileadh am firean mi, is caoimhneas e ; agus cronaicheadh e mi, is ola luachmhor e." (Salm cxli. 5.) Tha sibh a' faicinn an so nach eil an duine math ann an corraich ri achmhasan, ach gabhaidh se e mar chaoimhneas, is caoimhneas e, agus is ola luachmhor e. Ach an nathair mar is mò a tha i air a gluasad, is ann is mò a chruinnicheas i a puinnsean gu thilgeil ort. "Ma chuireas Amos an céill facal an Tighearn, cha'n urrainn am fearann a bhriathran uile a ghiùlan." (Amos vii. 10.) Ma bheir Eoin Baiste oidhirp air beatha peacannan Heroid a thoirt air falbh, bheir Herod air falbh beatha Eoin Baiste ; " Agus air cur fir-marbhaidh uaith, bhuin e a cheann do dh'Eoin anns a' phrìosan." (Mata xiv. 10.) Ma théid am faidh

mu'n cuairt a thoirt ionnsaidh air peacannan an rìgh, bithidh esan e féin air a chur am prìosan: " An sin bha fearg air Asa ris an fhear-sheallaidh, agus chuir e ann an tigh prìosain e." (2 Eachd. xvi. 10.) Clachaidh Ierusaleim na faidhean gus nach fàg i clach air muin cloich. Och! gu'm biodh daoine cho an-iochdmhor ris an dream sin a tha rùnachadh an leigheis! Cha n-urrainn daoine aingidh achmhasan fhulang; an éigin dhuinne a mhàin miodal a dheanamh ribh, agus cunnart a cheiltinn, agus, *Sìth*, *sìth* a ghlaodhach, gus an tuit bhur n-anmannan do dh'ifrinn? Och, cha'n urrainn sinn, cha dean sinn so, cha-n fhaod sinn so a dheanamh. "Labhair riu na h-uile nithe dh'àithneas mise dhut; na biodh fiamh ort rompa, air eagal gu'n cuir mise gu h-amhluadh thu 'nam fianais;" (Ier. i. 17.) Labhair ri 'n-aghaidhean, air eagal gu'n sgrios mise thu 'n-an làthair. Is e so seadh nám briathran, " Thoir aithne do na daoinibh a ta saibhir san t-saoghal so, gun iad a bhi ard-inntinneach;" (1 Tim. vi. 17.) Feumaidh daoine mòra bhi air an comhairleachadh cho math ri daoine bochda, ged bhiodh iad na's mò no na ministearan anns an t-saoghal, gidheadh cha n-eil iad na's mò nan tì a chuir na ministearan a chum an t-saoghail. Ach, mo bhràithrean, tha roinn mhòr do chrionnachd ri bhi air a gnàthachadh ann an cronachadh! tha mòran nach cronaich corraich ach le corraich, agus fearg le féirg; agus is e so aon diabhol a chur sìos agus aon eile, a dhùsgadh: cha bu chuidhe do chronachadh a bhi le corraich ach le truacantas: cha n-ann le fanoid, ach le doilghios; cha n-ann le gàireachdaich, ach le gul; " Mu'n dubhairt mi gu minig ribh, agus mu'm beil

mi nis, eadhon a' gul :" (Phil. iii. 18.) Cha b'urr-ainn an t-Abstol an ainmeachahh le sùilean tior-ama: bha shùilean-sa fliuch a chionn gu'n robh an sùilean-san tioram. Is e dleasanas duine mhath achmhasan a thoirt seachad, ged nach bi ach-mhasan air a ghabhail ann an deagh-dhùrâchd ; tha e na's fearr aghaidhean aoidheil dhaoine a chall, na anmannan dhaoine a chall. Tha 'n luchd-riagh-laidh ag amharc ri bhur sìth, tha 'n luchd-lagha ag amharc ri bhur n-òighreachd, tha na lighichean ag amharc ri bhur cuirp, na ministearan dìleas ri bhur n-anmannan. Is eigin do mhinistearan claidh-eamh an achmhasain a tharrainn an aghaidh clann nan daoine, agus am bualadh, agus tilgeadh orra. —" Na biodh comh-chomunn agaibh ri oibribh neo-tharbhach an dorchadais, ach gu ma fearr leibh an cronachadh," (Eph. v. 11.) Gu ma fearr leibh an cronachadh : cha-n fhaod sinn fhulang do dhaoine aingidh gluasad ann an sligheachan an diabhoil as eugmhais cronachaidh, ach feumaidh sinn an cron-achadh gu glic, gu treibhdhireach, agus gu geur. Agus mar sin, a chàirdean, an uair a leasaicheas sibhse bhur caithe-beatha, leasaichidh sinne ar còmhradh. Is e sin an seachdamh-tinne-deug.

XVIII. Saoithrichibh na's mò air son fior-ghlaine an leth a staigh, no air son sonas an leth a muigh.

" Deanaibh saothair cha n-ann air son a bhìdh a théirgeas, ach air son a' bhìdh a mhaireas chum na beatha sìorruidh," (Eoin vi. 27.) An duine sin a tha 'na sheillean saoithreachail air son soirbheachadh talmhaidh, cha bhi e ach na lunndaire diomhanach air son sonas nèamhaidh. Ni òr 'n 'ur sporanan sibh na's mò, ach is e gràs 'n 'ur cridhe a ni na's fearr sibh. Tha e 'na dhuine saibhir a tha tighinn

beò air a mhaoin, ach tha e 'na dhuine fireanta a thig beò tre chreideimh. Is fearr caithebeatha nèamhaidh na sealbh thalmhaidh ; tha e 'na thròcair mhòr cuibhrionn a bhi againn anns an t-saoghal, ach gus an saoghal a bhi againn 'na chuibhrionn is truaighe mhòr e. Bha ar n-aignidhean air an deanamh air son nithe a ta os ar ceann, agus cha n-ann air son na nithe a ta an leth a mach dhinn. " Ma dh'éirich sibh maille ri Criosd." Guidheam oirbh, " Iarraibh na nithe a ta shuas, far am beil Criosd 'na shuidhe aig deas làimh Dhé: Suidhichibh bhur n-aigne air na nithibh a ta shuas, agus ni h-ann air na nithibh a ta air an talamh," (Col. iii. 1, 2.) Cha n-eil gealladh na diadhachd aig nithe na beatha so, ach tha gealladh nithe na beatha so aig diadhachd. Is e diadhachd san leth a staigh a bhana-charaid is fearr do shonas an leth a mach, ged is e sonas an leth a mach iomadach uair an nàmhaid is measa do dhiadhachd an leth a staigh ; is iad sligheachan na h-aingidheachd sligheachan na bochdainn. Am beil sibh a' deanamh nèamh 'na rìgh-chàthair dhuibh gu séirbhis a dheanamh dh'i, agus ni Dia an talamh 'na stol-chas dhuibh gu séirbhis a dheanamh dhuibhse: is e diadhachd an leth a staigh an rathad ullamh gu pailteas o'n leth a mach : " Ach a ta'n diadhachd tarbhach chum nan uile nithe aig am beil gealladh na beatha a ta làthair, agus a chum teachd," (1 Tim. iv. 8.) O ciod an seud òirdhearc a ta anns an diadhachd ? agus cò nach dealaicheadh ris na h-uile ni air son diadhachd ? Cò nach measadh na h-uile ni eile 'nan aolach agus 'nan salchar a bhuidhinn diadhachd ? Ach mo thruaighe! tha cuid do dhaoine ann an gaol cho mòr air an sporanan òir

is gu'n ruith iad mar ghille-ruithe do dh'ifrinn ma bhios iad air an deagh phàigheadh air son an saoithreach: tha iad a'g amharc air buannachd mar an diadhachd is airde, agus cha n-ann air diadhachd mar a bhuannachd is airde ; tha 'n aire air an t-saoghal a ta làthair cho mòr, is ged nach teirigeadh e gu bràth ; agus air an t-saoghal a ta ri teachd cho beag, is ged nach biodh toiseach riamh aige. Is iad nithe an t-saoghail so an t-iomlan do shonas daoine an t-saoghail: "Cò e an t-Uile-chumhachdach, gu'n deanamaid séirbhis dha? agus ciod an tairbhe bhios ann duinn, ma ni sinn ùrnaigh ris?" (Iob xxi. 16.) O ciod 'na saoghaltaich thruagha tha sinn ann? O ciod an t-saothair a ta daoine a' gabhail a chòmhdachadh na feòla o lom-nochdachd, an uair nach eil an spioradan air an eideadh le trusganan na fireantachd.

Tha iad dicheallach mu thimchioll an ni a ta aimsireil, ach dearmadach mu thimchioll an ni a ta spioradail, tha iad cùramach mu thimchioll diomhanasan bàsmhor, ach leisg mu thimchioll oir-dheirceis mhaireannach: tha iad a sàsachadh an cuirp, ach a' cur an anmannan a dhìth: tha iad a' tasgaidh suas ionmhasan air talamh, ach cha n-eil iad a' tasgaidh aon iomhas air nèamh. O! "C'ar-son a ta sibh a caitheamh airgeid?" tha mi 'g ràdh, "C'arson," O mhuinntir ionmhuinn, "c'arson a ta sibh a caitheamh airgeid air an ni sin nach aran? agus bhur saothair air ni nach sàsaich?" Leugh-aibh, (Isa. lv. 2.) Rinn saibhreas daoine matha ni bu mheasa, ach cha d'rinn e droch-dhuine sam bith riamh n'a b'fhearr; is tric gur iad na daoine is bochda air thalamh is beartaiche air nèamh; a réir an sgriobtuir a ta 'g ràdh. Nan

deanadh saibhreas saoradh o ifrinn, O an sin cia cho beag do dhaoine beartach a bhiodh air an damnadh. An tì a bhuaileas aig dorus a' chreutair cha-n fhaigh e ach taigh falamh air a ghleidheadh an sin. O, mhuinntir ionmhuinn, ciod e dorchadas an comais ri solus? Ciod e òr an comais ri gràs? Ciod e an talamh an comais ri nèamh? gu'm beil sibh mar so a' dearmad nan nithe mòra, nan nithe cudthromach, na h-aon nithibh, agus g'ur pianadh féin mu dhéideagan agus fhaoineis, an uair a ta crùn agaibh ri amharc 'na dheigh, nèamh agaibh ri amharc 'na dheigh, rìoghachd ri amharc 'na deigh.

Guidheam oirbh, a chàirdean, saoithrichibh na's mò air son naomhachd an leth a staigh, no air son sonas an leth a mach; na's mò air son sìol nan gràs, no air son an sporain òir: na's mò air son diadhachd 'san taobh a staigh, no air son pailteas an leth a muigh; na's mò air son chaithe-beatha nèamhaidh, no air son sealbh talmhaidh; tha 'n talamh air son slighe air an siubhal am fìrean, ach tha nèamh dha mar cuibhrionn. O, a chreidich, am feadh a ta thu beò, gheibh thu diadhachd tarbhach, agus an uair a bhàsaicheas tu, gheibh thu diadhachd feumail. Is e sin an t-ochdamh-tinnedeug.

XIX. Caithibh bhur beatha ann an gràdh, agus caithibh bhur beatha ann am firinn.

"Mo chlann bheag, na gràdhaicheamaid ann am facal, no ann an teangaidh, ach ann an gniomh agus ann am firinn." (1 Eoin iii. 18.) Chum's gu'n gràdhaich sibh air an dòigh so, a Chriosdaidhean, ann an gniomh agus ann am fìrinn; leigibh le bhur gràdh a bhi treibhdhireach, agus ni h-ann féineil. "Gràdhaichidh tu do choimhearsnach mar thu

féin." (Gal. v. 14.) Cionnas a ta thu ga d' ghràdhachadh féin? Cia cho ionmhuinn a ta thu ga d' ghràdhachadh féin? C'uime, mar sin feumaidh tu do choimhearsnach a ghràdhachadh; " Gràdhaichidh tu do choimhearsnach mar thu féin." An tì nach eil gearr anns an dleasanas so, cha n-eil e tighinn gearr ann an aon dleasanas. Tha sean àithne agus àithne nuadh air a ghairm dhe: Goirear do ghràdh an sin, " Seann àithne, agus àithne nuadh." (1 Eoin ii. 7, 8.) Tha i cho sean ri lagh Mhaois, agus gidheadh cho ùr ri soisgeul Iosa Criosd. Faodaidh duine feòlmhor a charaid a ghràdhachadh, ach is e duine Criosdail a ghràdhaicheas a nàmhaid. An tì a ghràdhaich sinne an uair a bha sinn n'ar nàimhdean, tha e 'g aithne dhuinne ar nàimhdean a ghràdhachadh. " Biodh gràdh agaibh do bhur nàimhdibh," deir ar Tighearna, " beannaichibh an droing a mhallaicheas sibh, agus deanaibh math do na daoine air am beag sibh, agus deanaibh ùrnaigh air son na muinntir a ta buntainn ribh gu nàimhdeil, agus a ta 'g 'ur geur-leanmhuinn." (Mata v. 44.) Bu chuidhe do Chriosdaidh math a ghuidhe dhaibhsan a ta guidhe uilc dhasan.

O chreideacha, leigibh leam a ghuidhe oirbh, leigibh leam iarraidh oirbh air sgàth bhur n-anma luachmhor, 'ur beatha a chaitheadh ann an gràdh, agus 'ur beatha a chaitheadh ann am firinn. Is comh-luchd oibre sibh, comh-bhuill, luchd aon bhaile, luchd aon turais, comh-luchd-fulangais, comh-oighreachan, agus comh-shéirbhisich; agus nach gràdhaich sibh aon a chéile? Cùimhnichibh, a' Chriosdaidhean, an tì leis nach b'àill a bhi 'na fhear-coimhid a bhràthar, b'àill leis a bhi

'na fhear-casgraidh a bhràthar: (Gen. iv. 8.) Tha 'n t-aon Athair againn uile, Dia ; an t-aon Cheann, Criosd ; an t-aon fhear-treòraichidh, an Spiorad ; an t-aon luchd-frithealaidh, na h-ainglean; an t-aon ghràs, creideamh ; an t-aon ainm mic ; an t-aon sgeadachadh, fireantachd Chriosd ; an t-aon ghlòir, nèamh. Agus nach bi sinn ionmhuinn do chàch a chéile? An tì a tha ga ghràdhachadh féin, cha-n fhuathaich e 'bhràthair ; oir am feadh a ta thu mach á seirc ri d' bhràthair, tha Dia a mach á seirc riut-sa ; agus tha thusa call na's mò air son a bhi dh'easbhuidh gràidh Dhé, no tha do bhràthair a' call air son a bhi dh-easbhuidh do ghràidh-sa: " Fanadh gràdh bràthaireil agaibh." (Eabh. xiii. 1.) Am beil thu gràdhachadh pearsa Chriosd, agus a' fuathachadh dealbh Chriosd ? O mo chàirdean, cùimhnichibh gu'n d'àithn Dia a ghràidh dhuinn aon a chéile a ghràdhachadh. A mhuinntir ionmhuinn, tha e 'na ni brònach, agus gu firinneach cho ro bhrònach, ionnas gu'm faod e thoirt air ar fior chridheachan fuil a shileadh an taobh a staigh dhinn, gu smuainteachadh gu'm beil buidheann bheag an Uain,—muinntir ann an neart is ro-anmhuinne, ann an saibhreas is ro bhochda, ann an àireamh is ro theirce: agus am bi iad ann an gràdh ni's fuaire ann am breitheanas ni's eas-aontachaile ? Nach eil so brònach a nise nach deanadh muinntir bheag Iosa Criosd,—nach deanadh uain Iosa Criosd; aon a chéile a ghràdhachadh n'a b'fhearr? O Chriosdaidhean, an dara cuid cuiribh a thaobh bhur mi-run, no cuiridh Dia a thaobh sibhse, mar a rinn e ri tuilleadh sa chòir againn 'san àm so, chum ar doilghios mòr ; " am feadh a tha sibhse maille ri Dia, tha esan maille ribhse ; agus ma dh'iarras sibh

e, gheibhear e leibh ; ach ma thréigeas sibhse esan, tréigidh esan sibhse." (2 Eachd. xv. 2.) Cha robh duine riamh air a thréigsinn le Dia, gus an robh Dia air a thréigsinn le duine ; tha e fantainn dlù ruinne am feadh a tha sinne a' fantuinn dlù ris-an, ach ma thréigeas sinne esan, tréigidh esan sinne. An tì air am bi fearg agus nach peacaich, cha-n fhaod fearg a bhi air ach ris a' pheacadh. Air an aobhar sin, a Chriosdaidhean gràdhach, leigibh leam a ghuidhe oirbh, sibh a ghràdhachadh a chéile ! O gu'm b'urrainn mi a labhairt a mach cho mòr 'sa ta mi miannachadh, sibh a ghràdhachadh a chéile ! O bithidh e 'na latha sona an uair a bhios uile phobull Dé air an ceangal suas ann an gràdh, ann an aonachd, agus ann an aignidhean ! O mo chàirdean, nam biodh Dia air iarraidh ni-eigin mòr oirnn, ni-eigin a bhiodh 'na uallach oirnn, dh'fhaodadh leithsgeul a bhi air fhaotainn ; ach mo thruaighe, cha tuilleadh e ach Dia agus ar bràithrean a ghràdhachadh ; agus an diùlt sinn so ? Ach faodaidh sibh a ràdh, Cionnas bu chuidhe dhuinne creidhich, aon a chéile a ghràdhachadh? Freagraidh mi.—

*'Sa' cheud àite,* Bu chuidhe dhuibh meas mòr a bhi agaibh air a chéile, mar nèamhnuidean ann an coimeas ri daoine eile ; tha Dia a' deanamh mar sin. Tha Dia a' gairm do phobull a sheudan, ionmhasan-sa, a ghlòir-san, a chuibhrionn-san ; an uair a tha e gairm do dhaoine aingidh còin, nathraichean-nimhe, mucan, drisean, agus droighionn. Bu chuidhe dhuibh a bhi ro bhlàth an gràdh a chéile.

*Anns an dara h-àite,* Bu chuidhe dhuibh tlachd ghabhail ann an cuideachd a' chéile, ann an

comunn nan naomh, tha Dia a' gabhail tlachd ann an comunn nan naomh, is amhail bu chuidhe; dhuibhse dheanamh.

*Anns an treas àite,* Bu chuidhe dhuibh a bhi ullamh a chuideachadh a chéile, agus math a dheanamh d'a chéile, agus comh-roinn ri chéile. Cùimhnichibh briathran an Tighearn Iosa Criosd, a thubhairt, "Tha e ni's beannaichte ni a thabhairt na ghabhail."

*Anns a' cheathramh àite,* Comhairlichibh a chéile, earalaichibh a chéile, brosnaichibh a chéile gu gràdh, agus gu deagh oibre.

*Anns a' chùigeamh àite,* Biodh comh-fhulangas agaibh ri chéile; bu chuidhe do chomh-bhuill a bhi 'nan comh-luchd-fulangais: mar so rinn Maois, agus Ieremiah; agus seann Eli, bha chridhe air a bhriseadh mu'n robh a mhuineal air a briseadh. A Chriosdaidhean gràdhach, ghuidheam oirbh, a chéile ghràdhachadh: tha e 'g iarraidh oirnn gràdhachadh, neach is gràdh e féin. Is e so an naoitheamh-tinne-deug.

XX. Rachaibh a mach air son Dhé aig bhur toiseachadh, agus buanaichibh maille ri Dia chum bhur crìche.

Chionn nach eil neach sam bith tuilleadh is sean air son siorruidheachd, mar sin cha n-eil neach sam bith tuilleadh is òg air son bàsmhorachd anns an t-saoghal so. "Cùimhnich a nis' do Chruithear ann an laithibh t'òige:" (Ecl. xii. I.) Is i so comhairle an duine ghlic do'n mhuinntir òg, agus b'e mo ghuidhe air Dia, gu'm biodh cumhachd aig a' chomhairle so air cloinn òig. Tha sinn air 'ur breith gu séirbhis a thoirt do Dhia, agus b'fhearr nach robh sinn riamh air 'ur breith no gu'n séirbhis

a thoirt dhasan. Tha duine ann an comaine Dhé air son na th' aige, ach cha n-eil Dia an comaine duine air son na tha e deanamh: tha e 'na ghlòir na's mò dhuinn gu'm beil sinn ri séirbhis do Dhia no tha e do Dhia gu'm beil sinne ri séirbhis dhasan; cha n-e esan a tha air a dheanamh sona leinne, ach tha sinne air ar deanamh sona leis-an: cha n-eil feum aige air ar leithidibh-ne do shéirbhisich air talamh, ach tha feum againne air a leithid-san do mhaighistir air nèamh: bithidh esan gu siorruith beannaichte as ar n-eugmhais-ne, ach bithidh sinne gu siorruith mallaichte as eugmhais-san. "Oir is ann uaithe-san agus trid-san, agus air a shon-san a ta na h-uile nith: dhasan gu robh glòir gu siorruidh. Amen." (Rom. xi. 36.) Tha e brònach, mo chàirdean, tha e brònach, gu'm bitheamaid beò cho fad anns an t-saoghal, agus cho beag math a dheanamh; no gu'm bitheamaid beò cho ghoirid anns an t-saoghal, agus na h-urrad uilc a dheanamh. C cha-n fheum sibh a smuainteachadh dàmhs' ris an diabhol rè an latha, agus 'ur suipeir a ghabhail m'a òidhche maille ri Criosd, dol o uchd Dhelilah do dh'uchd Abrahaim. Nam biodh slàinte furasda a bhuannachd, bhiodh i air a cur seachad gu suarach. Cha n-eil dòigh air na tha air a ghealltainn a bhuannachd, ach leis na th' air àithneadh a chomhlionadh. Is e dearmad a dheanamh air réis na naomhachd a ruith, a bheir gu crìch nach faic daoine gnùis Dhé ann an sìth: "Leanaibh sìth maille ris na h-uile dhaoine, agus naomhachd, ni as eugmhais nach faic neach air bith an Tighearn:" (Eabh. xii. 14.) A mhuinntir ionmhuinn, tha mòran do shluagh òg anns an t-saoghal a tha ro-aingidh anns an t-saoghal; tha iad a'g imeachd

ann an dòrchadas, agus a' deanamh oibre an dòrchadais; tha iad òg ann am bliadhnachan, ach sean ann am peacadh; tha iad ro dhiomhain ann an saoghal diomhain; tha iad a' peacachadh le tlachd, agus a' deanamh an tlachd do'n pheacadh. Guidheam oirbh amhaircibh ann an Eclesiastes xi. 9. "Dean gàirdeachas, a dhuin' òig á t'òige, agus deanadh do chridhe subhach thu ann an làithibh t'òige, agus siubhail ann an slighibh do chridhe, agus ann an sealladh do shùl:" O! tha so math da rìreadh, n'am maireadh e' do ghnà; ach an deigh plathadh an dealanaich, thig stairirich an tàirneanaich; thugaibh fainear so a leanas, "Ach biodh fhios agad air an son so uile gu'n toir Dia chum breitheanais thu." Am beil sibh a' faicinn so, mo chàirdean. O! mar be an t-aon fhacal so, cia cho math s a bha e air son dhaoine aingidh! Ach air son na nithe so uile bheir Dia chum breitheanais thu: air son t-uile mhacnais, agus air son t-uile uabhair, agus air son t-uile mhi-naomhachd agus stròghalachd, bithidh tu air do thoirt gu breitheanas: an deigh na h-uile ni a tha thu faotainn 's an àm a ta làthair, is eigin dhut a bhi air do thoirt gu cunntas. O air an aobhar sin, na biodh ni sam bith air a dheanamh anns an t-saoghal so leibh, nach urrainn dhuibh freagairt air a shon ann an saoghal eile. Ghuidheam oirbhse, a tha n'ur daoine òga agus n'ur mnathan òga, 'n'ur gillean òga agus 'n'ur nigheanan òga, sibh a chùimhneachadh bhur Cruithear ann an laithibh bhur n-òige: séirbhis a dheanamh do Dhia, gràdh a thoirt do Dhia, urram a thoirt do Dhia, ùmhlachd a thoirt do Dhia ann an laithibh bhur n-òige. Is e blàth na beatha cur Chriosd, agus am bi e do bhuain an

diabhoil? An croch sibh an seud is ro-lainniriche do bhliadhnaibh 'ur n-òige ann an cluasaibh an diabhoil? O! tha e cruaidh cuibhrichean tràilleil an diabhoil a thilgeil dhinn, an déis duinn an caitheadh cho fad mu'n cuairt d'ar muinealan: O, mhuinntir òg, ma tha sibh gu tinn le cion càil do dhiadhachd, gheibh sean aois bàs le cion comais a cur an céill: ma tha latha an-diugh Dhé tuilleadh is luath air son t-aithreachais, bithidh do latha am màireach tuilleadh is anmoch air son gabhail riut. Cha n-urrainn dhuibh gu bràth tighinn tuilleadh is luath a dh'ionnsaidh Dhé, na fuireach tuilleadh is fada maille ri Dia: bithidh esan sona aig a' chrìch, a bhitheas naomh a chum na crìche. "Bi-sa firinneach gu bàs, agus bheir mise dhut crùn na beatha:" (Tais. ii. 10.) O cumaibh air 'ur n-aghaidh agus buanaichibh a chum na crìche: an tì a philleas air ais o aidmheil, bithidh e air a chumail air ais o shlàinte: an tì a dh'fhàgas an saoghal anns a' chreideamh bithidh e air a shàbhaladh, ach an tì a thuiteas air falbh o'n chreideamh bithidh e air a dhamnadh: "Ach ma philleas e air ais, cha bhi aig m'anamsa tlachd ann." Agus o gu'm b'urrainn duinne cuir leis an Abstol anns an rann a leanas, "Ach cha-n eil sinne do'n dream sin a philleas air an ais, chum sgrios: ach do'n dream a chreideas, chum slànachaidh an anma." (Eabh. x. 38.) "Bithibhse daingean, neo-ghluasadach, a sir-mheudachadh ann an obair an Tighearna, air dhuibh fios a bhi agaibh nach eil bhur saothair diomhain anns an Tighearna." (1 Cor. xv. 58.) Ma tha e toirt dhuinne a' ghràis sin nach eil dligheach dhuinn fhaotainn, an diùlt sinne a ghlòir dhasan a bhuineas d'a ainm? Ma tha

esan a' deanamh ar nàduir-ne gràsmhor, bu chubhaidh dhuinne ainm-san a ghlòrachadh. O! bithibh a ghnà maille ri Dia, mar so bha Daibhidh, "Nuair a dhùisgeas mi, tha mi do ghnà maille riutsa. Cha-n urrainn ni air bith a bhi na's fearr air ar son-ne, no sinn a bhi maille ri Dia. Is e so an tinne mu dheireadh.

## AN T-SLIGHE CHUMHANN DO NÈAMH.

I. Gabhaibh gràin do'n pheacadh agus tréigibh e.

"An tì a dh'fhalaicheas a pheacannan, cha soirbhich leis; ach esan a dh'aidicheas agus a thréigeas iad, gheibh e tròcair:" (Gnà. xxviii. 13.) "Ma dh'aidicheas sinn ar peacannan, tha esan fìrinneach, agus ceart chum ar peacannan a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd:" (1 Eoin i. 9.) Is eigin gu'n cuir sinne agus ar peacannan a mach air a chéile, mu'n urrainn sinn ar peacannan a chuir air falbh; is éigin gu'm bi gràin air a thoirt do'n pheacadh 'n-ar n-aignidhean. O, nach eil e mìle uair na's fearr dealachadh ris a' pheacadh, ge b'e air bith cho milis, na dealachadh ri Dia, agus ri Criosd, agus ri nèamh? Aon dhiù is éigin dhuibh a dheanamh. Ni aon pheacadh anam a dhìteadh a mach á Criosd, ach cha n-urràinn peacadh sam bith anam a dhìteadh ann an Criosd.

is e am peacadh olc nan olc; is measa e no'n diabhol féin; oir is e am peacadh an ni sin a rinn an diabhol 'na dhiabhol. O! ni gràdh a' pheacaidh, agus dìth gràis, ar n-anmannan a mhilleadh agus a sgrios gu siorruidh. Tha e na's fearr do neach gu'n a bhi ann idir, no bhi 'na pheacach; na's fearr gu'n a bhi n'ar sluagh idir, no gun a bhi 'n-ar sluagh do'n Tighearna. O, uime sin marbhaibh am peacadh chum's nach marbh am peacadh sibhse. Deanaibh caoidh air son a' pheacaidh, agus teichibh uaithe. Na cuiribh peacannan nuadh an gniomh, ach deanaibh aithreachas air son seann pheacannan. " An sin cùimhnichidh sibh 'ur droch shlighe féin, agus 'ur deanadais nach robh math, agus fuathaichibh sibh sibh-féin ann 'ur sealladh féin, air son 'ur n-euceartan, agus air son 'ur gràinealachdan." (Ecc. xxxvi. 31.) Och anaim bhochd am faca tus' am peacadh riamh 'na chùis ghràine da rìreadh nam faiceadh, dh'fhuathaicheadh tu thu-féin; O ma ta! nach d'rinn thu séirbhis do'n fheòil agus do'n diabhol fada na's leòir? Seadh, nach robh gu leòir agad do pheacadh? Am beil e cho math dhut, no beil e tàrbhach air do shon? O, ciod an t-àite do dh'aoibhneas no do dhorainn anns an bi sibh an ùine ghearr! Och! ciod an sealladh a chì sibh an ùine ghearr ann an nèamh no 'n ifrinn! O ciod na smuainteanan a lionas bhur cridheachan an ùine ghearr le tlachd do-labhairt no le uabhas! Ciod an obair a bhios sibh a' deanamh an ùine ghearr, a' cliùthachadh an Tighearna maille ri naomhaibh agus ainglibh, no a glaodhaich a mach ann an teine do mhùchta maille ri deamhnaibh. O uime sin, bàsaichibh do'n pheacadh, aidichibh e, deanaibh bròn air a shon, agus biodh nàire oirbh

dheth; fuathaichibh agus gabhaibh gràin dheth, agus teichibh uaithe mar o nathair: agus ged a tha 'ur peacannan na's mò na 's urrainn sibh àireamh, gidheadh cha n-eil iad na's mò na's urrainn Dia a mhaitheadh.

II. Cuiribh dhibh an seann duine, agus cuiribh umaibh an duine nuadh.

" Na deanaibh breug d'a chéile, do brìgh gu'n do chuir sibh dhibh an seann duine maille r'a ghniomharaibh, Agus gu'n do chuir sibh umaibh an duine nuadh; a tha air ath-nuadhachadh ann an eòlas, a réir iomhaigh an tì a chruthaich e." (Col. iii. 9, 10.) " Agus gu'n cuir sibh umaibh an nuadh-dhuine, a tha air a chruthachadh a réir Dhé am fireantachd agus am fior naomhachd," (Eph. iv. 24.) " Oir ann an Iosa Criosd cha n-eil éifeachd air bith ann an timchioll-ghearradh, no ann an neo-thimchioll-ghearradh, ach ann an cruthachadh nuadh:" (Gal. vi. 15.) " Mar naoidheanan air an ùr-bhreith iarraibh bainne fior-ghlan an fhacail, chum as gu'm fàs sibh leis:" (1 Pead. ii .2.) " Uime sin ma ta neach sam bith ann an Criosd, is creutair nuadh e: chaidh na seann nithe seach, feuch, rinn-eadh na h-uile nithe nuadh:" (2 Cor. v. 17.) Tuigse nuadh, toil nuadh, iarrtais nuadh, gràdh nuadh, sòlasan nuadh, smuaintean nuadh, briathran nuadh, cuideachd nuadh, agus caithe-beatha nuadh. Cha n-e 'm fear ceudna e a bh'ann roimhe. O, a chàirdean gràdhach, bithibh 'n-'ur nuadh-chreutair-ean, chum's gu'm bi sibh 'n-ur creutairean glòrmhor. Cha n-urrainn dhuinn ni sam bith a tha air nèamh a ghairm leinn féin, gus an leinn Chriosd; as eugmhais ath-ghineamhuin cha n-eil slàinte. Mur iompaichear sibh, agus mur bi sibh mar leanabanan.

cha téid sibh a steach do rìoghachd nèimh. " Gu deimhin deimhin, a deirim riut, mur beirear duine a ris, nach feud e rìoghachd Dhé fhaicinn." (Eoin iii. 3.) Chuala sibh mòran mu Dhia, mu Chriosd, agus mu nèamh le bhur cluasan, ach cha toir so do nèamh sibh, na's lugha nà tha mòran agaibh do Dhia, do Chriosd, agus do nèamh 'n-ar cridheachan. Is éigin dhuibh bhi comasach air a ràdh, bha mi aon uair a'm thràill, ach a nis' a ta mi a'm mhac; bha mi aon uair màrbh, ach tha mi a nise beò; bha mi aon uair a'm dhòrchadas, ach a nise tha mi a'm sholus 'san Tighearna; aon uair bha mi a'm leanabh féirge, a'm òighre air ifrinn, ach a' nis' tha mi a'm òighre air nèamh; aon uair bha mi o spiorad na daorsa, ach a nise tha mi fo spiorad na h-uchd-mhacachd. A réir so labhair an duine dall anns an t-soisgeul, " Air aon ni tha fhios agam, air dhomh bhi dall, gu'm beil mi nis' a' faicinn:" (Eoin ix. 25.) Agus tha na nithe eile chaidh a' radh cho soilleir anns na sgriobtuiribh ris an ni so. Tha fior chreideach beò anns an Tighearna, (1 Tesal. i. 1.) Air an Tighearna, (Rom. i. 17. Luc. xx. 38.) O 'n Tighearna, (Eoin. vi. 47.) Do'n Tighearna, (Rom. xiv. 7, 8.) Maille ris an Tighearna, 2 Cor. xiii. 4.

III, Deanaibh 'ur sìth ri Prionnsa na Sìthe: Isa. ix. 6.

" Pògaibh am Mac, air eagal gu'm bi fearg air, agus gu sgriosar sibh 'san t-slighe, 'nuair a lasas ach gu beag a chorraich, Is beannaichte iadsan uile a dh'earbas ás." (Salm ii. 12.) O na togaibh suas bhur làmhan an aghaidh a Mhic, ach pògaibh am Mac.

Tha sìth cheithir-fillt ann. (1.) Tha sith an leth

a muigh ann ; is e sin maille ris-an. (2.) Tha sìth gu h-ard ann ; is e sin ri Dia. (3.) Tha sìth san leth a staigh ann ; is e sin sìth ri coguis. (4.) Tha sìth shiorruidh ann ; agus is e sin, sìth air nèamh : " Thoir fainear an duine foirfe, agus amhairc air an duine ionraic ; oir is i sìth a's crìoch do'n duine sin." Salm xxxvii. 37.

Ma tha sìth agaibh ri Dia, cha n-urrainn an saoghal agus an diabhol dochann a dheanamh dhuibh. "Oir thar a' ghlòir uile bithidh còmhdach :" (Isa. iv. 5.) Tha Dia aig creidich air son am fear-treòrachaidh agus am buannachd : esan a bheanas ri naoimh Dhé, tha e toirt ionnsaidh air Dia féin : " Oir an tì bheanas ruibhse, beanaidh e ri cloich a shùla-san." (Sech. ii. 8.) An tì a tha togail suas a làimhe 'nan aghaidh-san, tha e togail suas a làimhe an aghaidh Dhé : 'ged a tha mòran nàimhdean aca, gidheadh, tha aon charaid aca aig am beil tuilleadh neart no tha aig an nàimhdean uile : Tha naomh luideagach na's luachmhoire do Dhia, na iompaire lainnireach a ta dh'easbhuidh gràis. O, deanaibh bhur sìth ri Prionnsa na sìthe a chum anns a bheatha so gu'm faod sibh a bhi làn-chinnteach á beatha shiorruidh, agus nach e bàs siorruidh bhur cuibhrionn anns a bheatha eile.

IV. Deanaibh diadhachd 'na gnothach àraid dhuibh, agus cha n-ann 'na leth-gnothach.

" Uime sin, a bhràithrean, deanaibh an tuilleadh dìchill chum bhur gairm agus bhur taghadh a dheanamh cinnteach : oir ma ni sibh na nithe so, cha tuit sibh a chaoidh :" (2 Pead. i. 10.) " Làn-oibrichibh bhur slàinte féin le h-eagal agus ball-chrith :" (Phil. ii. 12.) " Ach iarraibh air tùs rìoghachd Dhé, agus fhìreantachd-san, agus cuirear

na nithe so uile ruibh." (Mat vi. 33.) O! c'arson a tha na h-urrad shùim air a ghabhail do ghlòir an t-saoghail so, ach a chionn gu'm beil cho beag aire air a thoirt do ghlòir nèimh. O, ciod e rìoghachd thalmhaidh, an coimeas ris an rìoghachd nèamhaidh? Ged a tha na h-ainglean féin 'nan spioradan glòrmhor, gidheadh is spioradan frithealaidh iad.

Nach eil a chuid is mò do dhaoine an t-saoghail a' cur an suarachas Dhé agus Chriosd, agus an Spioraid, agus nèamh, agus an anmannan luachmhor féin? "Agus chuir e shéirbhisich a ghairm na muinntir a fhuair cuireadh chum na bainnse: ach cha b'àill leo-san teachd. A rithist chuir e d'an ionnsaidh séirbhisich eile, ag ràdh," Abraibhse ris a' mhuinntir d'an tugadh cuireadh. Feuch, dheasaich mi mo dhinneir, a ta mo dhaimh agus mo spréidh bhiadhta air am marbhadh, agus a ta na h-uile nithe ullamh: Thigibh chum na bainnse. Ach chuir iadsan an suaraschas e, agus dh'imich iad rompa, fear dhiubh d'a fhearann agus fear eile chum a cheannachd." Mata xxii. 3—5.

Tha daoine saoghalta truagh' a' deanamh diadhachd 'na leth-ghnothach éisdidh iad, leughaidh iad, agus ni iad ùrnaigh, an uair nach eil ni sam bith eile aca r'a dheanamh. O na'm b'aithne do leithidibh sin do dhaoine glòir shiorruidh agus dòrainn shiorruidh, an deanadh iad an sin mar tha iad a' deanamh? O, na'm b'aithne dhaibh luach an anmannan agus dìth Slànaighear; giorrad an ùine, agus meud an oibre, an deanadh iad an sin Dia agus an anmannan féin a dhearmad mar tha iad a' deanamh?

O chàirdean, ghuidheam oirbhse chum am beil

mi sgrìobhadh, sibh a dheanamh bhur gnothach àraid do dhiadhachd, éisdeachd, leughadh, ag ùrnaigh, a' creidsinn, agus a' deanamh, na ghnothach àraid dhuibh. " Deanaibh saothair cha n-ann air son a' bhìdh a theirigeas, ach air son a' bhìdh a mhaireas chum na beatha siorruidh, a bheir Mac an duine dhuibh : oir esan sheulaich Dia an t-Athair." Eoin vi. 27.

V. Na deanaibh ni sam bith anns an t-saoghal so, ach ni is urrainn duibh freagairt air a shon ann an saoghal eile.

" Oir is éigin duinn uile bhi air ar nochdadh an làthair cathair-breitheanais Chriosd ; chum gu'm faigh gach neach na nithe a rinn e sa' choluinn, a réir an ni a rinn e, ma's math no olc e." (2 Cor. v. 10.) " San là anns an tabhair Dia breth air nithibh uaigneach dhaoine a réir mo shoisgeilse, tre Iosa Criosd :" (Rom. ii. 16.) " Do bhrìgh gu'n do shuidhich e latha anns a toir e breth air an t-saoghal am fireantachd, tre'n duine sin a dh'òrduich e." (Gniomh. xvii. 31.) " Oir bheir Dia gach obair chum breitheanais, maille ris gach ni diomhair, ma's math, no ma's olc e :" (Ecl. xii. 14.) O! air sgàth an Tighearna, mo bhràithrean, gràdhach na biodh ni sam bith air a dheanamh leibh anns an t-saoghal so, ach ni a dh'fhaodar freagairt air a shon ann an saoghal eile.

Tha mòran dhaoine a' deanadh an ni sin anns an t-saoghal so nach urrainn iad freagairt air a shon ann an saoghal eile : A nise tha iad ri dimeas air Dia, a' toirt toibheum do Dhia, ri ceannairc ann an aghaidh Dhé, a dol air strìopachas o Dhia, agus a geur-leanmhuinn luchd-gràidh Dhé. An àite a bhi dion nan naomh, a' cur nan naomh am prìosan,

agus a tha na's mò chum an leagail sìos na comhfhurtachd a thoirt dhaibh : an àite dol g'an amharc, a toirt air falbh an cliù ; agus an àite an gràdhachadh, ga'n leòn, " agus ga'n itheadh suas mar a h'itheas iad aran." (Salm xiv. 4.) Agus nach leig leo aoradh a dheanamh do'n Dia fhior, ann an spiorad agus ann am firinn, ach ri fanaid orra : (Eabh. xi. 26.) A' bagairt orra ; (Gniomh iv. 17—29.) Ga'n casaid: (Gniomh xxiv. 1—5.) A' labhairt gu breugach umpa : (Mat. v. 11.) Ga'm mallachadh : (Mat. v. 44.) A' gabhail orra : (Gniomh v. 40.) Ga'n cuir am prìosan : (Gniomh iv. 3 ) Ga'n spùinneadh : (Eabh. x. 34.) Ga'm fògradh : (Eabh. xi. 37.) Agus ga'm mòrt. (Rom. viii. 36.) So uile tha na neo-chionntaich bhochd a' fulang, am feadh a ta mionnachadh, mallachadh, striopachas, spuinneadh, toibheum, misg, craos, agus na h-uile gnè do dh' ana-measarrachd, seadh, mort féin a' gluasad air na sràidean, gu'n dheanas a bhi air a dheanamh orr, ach tha esan, a mhàin, a' sheachnas an t-olc, 'ga dheanamh féin 'na chobhartach. Ciod an t-iongantas ma ta ged ni iad sin aon latha iad-féin fhalach ann an uamhaibh agus ann an slocaibh, " ag radh ris na sléibhtibh agus ris na creagaibh, tuitibh oirnne, agus falaichibh sinn o ghnùis an Tì a tha 'na shuidhe air an rìgh-chaithir, agus o fhéirg an Uain ? tha aobhar aca, " Oir thàinig latha mòr fhéirge-san ; agus cò a dh'fhaodas seasamh ?" (Tais. vi. 15—17. O, ciod a ni luchd-geur leanmhuinn, " an uair a dh'fhoillsichear an Tighearn Iosa o nèamh, maille r'a ainglibh cumhachdach, ann an teine lasarach a' deanamh dioghaltais air an droing aig nach eil eòlas air Dia, agus nach eil umhal do shois-

geul ar Tighearn Iosa Criosd;" (2 Tes. i.—8.) Nach bi iad balbh agus tosdach, agus gun fhacal gu bràth aca ri ràdh air an son féin; mar an duine sin air nach robh trusgan na bainnse? (Mata xxii. 12.

"Ach, a mhuinntir ionmhuinn, Deanadh an "gràs sin a dh'fhoillsicheadh, do na h-uile dhaoine, sinne a theagasg, gu mi-dhiadhachd, agus ana-mhiannan saoghalta àicheadh, chum gu'n caith sinn ar beatha gu stuama, gu cothromach, agus gu diadhaidh anns an t-saoghal a ta làthair." (Tit. ii. 11, 12.) A' leantainn an Uain, a' cur an aghaidh Shàtain, a' seachnadh a' pheacaidh, agus a' deal-achadh o'n t-saoghal.

VI. Deanaibh facal Dé 'na riaghailt, agus spiorad Dhé 'na fhear-treòrachaidh dhuibh.

"Iarradh iad chum an lagha agus chum na fianais: mar labhair iad a réir an fhacail so, 's ann a chionn nach eil solus annta:" (Isa. viii. 20.) "Tha againn mar an ceudna facal faidheadaireachd a's cinntiche: d'am math a ni sibh aire a thoirt, mar do lòchran a tha toirt soluis uaith ann an ionad dòrcha, gus an soillsich an là, agus an éirich an reullt mhaidne 'n'ur cridheachaibh:" (2 Pead. i. 19.) "Tha 'n sgriobtur uile air a' dheachdadh le Spioraid Dé, agus tha e tarbhach chum teagaisg, chum spreige, chum leasachaidh chum oilein ann am fireantachd: Chum gu'm bi òglach Dhé coimh-lionta, lan-deas chum gach uile dheagh oibre:" (2 Tim. iii. 16, 17.) "Ach an uair a thig esan Spiorad na fìrinn, treòraichidh e sibh chum gach uile fhìrinn: oir cha labhair e uaith-féin; ach labhraidh e na h-uile nithe a chluinneas e; agus foillsichidh e dhuibhse nithe a ta ri teachd," (Eoin

xvi. 13.) Tha 'n sgriobtur 'na riaghailt fa'r comhair, a dh'fheuchainn dhuinn an t-slighe air an éigin duinn imeachd ; is facal an spiorad air ar culthaobh, g'ar deanamh comasach air imeachd a réir-seòlaidh an fhacail. Is còmpaist facal Dé leis am feum sinn ar cùrsa a ghabhail ; is e an Spiorad am fear treòrachaidh mòr a tha g'ar stiùradh anns a chùrsa so ; cha n-eil sùilean againne a dh'fhaicinn an fhacail, gus an soillsich an Spiorad iad : cha n-eil cluasan againne a chluinntinn an fhacail, gus am fosgail an Spiorad iad ; cha n-eil cridheachan againne a thoirt ùmhlachd do'n fhacal, gus an lùb agus an aom an Spiorad iad. Tre fhacal Dé is aithne dhuinn inntinn an Spiorad ; agus le oibreachadh éifeachdach an Spioraid tha sinn a' faireachadh oibreachadh éifeachdach an fhacail ; tha facal Dé a' nochdadh dhuinn na slighe, agus tha Spiorad Dhé g'ar treòrachadh anns an t-slighe sin a tha 'm facal a' comharrachadh a mach. Tha Spiorad Dhé comasach air facal Dé a mhìneachadh, agus a dheanamh soilleir d'ar tuigse. Is e an Spiorad eadar-mhìnichear na h-eaglais ; tha e toirt seachad nan sgriobturan, agus is urrainn esan seadh, agus ciall nan sgriobturan fhoillseachadh dhuinne ; is e am facal comhairliche Dhé, a dh'fhoillseachadh dhuinn an ceum anns am beil sinn ri gluasad ; is e an Spiorad comhairle Dhé, a tha teagasg dhuinne gluasad anns a' cheum sin : is sgàthan criostail am facal, a ta foillseachadh dhuinn ar dleasanais : mar cuireadh Dia a Spiorad n'ar cridheachan, cho math r'a fhacal n'ar beòil, cha ruigeamaid gu bràth cala sgiamhach na siothchaint'. Tha Augustine a' gairm do no-sgriobturan, Litir Dhé do na creutaran, leis am beil sinn a' tuigsinn

fior chridhe Dhé. Rinn Dia Uile chumhachdach anns na sgriobturan naomha, mar gu'm b'ann, innigh féin a leigeil ris, a chomhairle uile fhoillseachadh da chreutairean, cho fad 'sa tha e feumail gu bhi air aithneachadh, air son an seòladh agus an treòrachadh gu beatha mhaireannach.

Tha mòran ann a tha gluasad le riaghailtean bréige. (1.) Cuid le barailean. (2.) Cuid le cleachdaidhean. (3.) Cuid le freasdal. (4.) Cuid le coguis. (5.) Cuid le 'n reuson féin. (6.) Cuid le eiseimpleiribh dhaoine. (7.) Cuid le n' ana-mhiannaibh. Ach, O mo chàirdean, leigibh leam a ghuidhe oirbhse gu'n sibh a ghluasad le aon sam bith do na riaghailtean meallta sin, ach sibh a chumail dlù ri Facal agus ri Spiorad Dhé.

VIII. Bithibh firinneach agus torrach.

"Uime sin, mo bhràithrean gràdhach, bithibhse daingean, neo-ghluasadach, a sìr-mheudachadh ann an obair an Tighearna, air dhuibh fios a bhi agaibh nach eil bhur saothair diomhain anns an Tighearna:" (1 Cor. xv. 58.) "Air an aobhar sin, ge b'e crann nach toir a mach toradh math gearrar e, agus tilgear 'san teine e." (Mat. iii. 10.) Feumaidh Criosdaidhean a bhi torrach, agus cha n-ann leisg: feuchaibh gu'n toir sibh toradh math a mach, agus mòran toraidh.

*Air tùs,* Treibhdhireas, ni nach gràs aon-fhillte, ach anam nan gràs. "Feuch, is ionmhuinn leat an fhìrinn 'san taobh a stigh." Salm li. 6.

*Anns an dara h-àite,* Irisleachd is gràs i a ta ro bhuadhach maille ri Dia air son faotainn nan uile ghràs.—"Gabhaibh mo chuing oirbh, agus fòghlumaibh uam, oir a ta mise macant' agus umhal an

cridhe: agus gheibh sibh fois d'ur n-anmaibh:" Mata xi. 29.

*Anns an treas àite,* Crionnachd; is e 'n Criosdaidh faighidneach an neach is fearr air son feitheamh, ach is e'n Criosdaidh crionna an neach is fearr air son oibreachaidh. "Bithibhse glic mar na nathraichean, agus neo-chronail mar na calamain:" (Mata x. 16.) Is éigin duinn neò-chionntas a bhi againn maille ri ar gliocas, no cha n-eil 'n-ar gliocas ach cealgaireachd; agus is eigin duinn gliocas a bhi againn maille ri ar neo-chionntas, no cha n-eil n'ar neo-chionntas ach anmhuinneachd. Is eigin dhuinn neo-lochtachd nan calaman a bhi againn, chum 's nach dean sinn eucoir air dream eile, agus is éigin dhuinn crionnachd na nathrach a bhi againn, chum's nach mi-ghnàthaich, agus nach meall dream eile sinn: gu'n eucoir a dheanamh air an fhirinn le tosd, an so tha neo-chionntas nan calaman; gu'n sinn féin a bhrath le braisead, an so tha gliocas na nathrach.

*Anns a' cheathramh àite,* Faighidinn; "an so tha faighidinn nan naomh:" (Tais. xiii. 10; xiv. 12.) Is e an dòigh air an t-saoghal a thoirt fodhainn, a bhi faighidneach fo ghruaim an t-saoghail.

*Anns a' chùigeamh àite,* Féin-aicheadh; "Ma's àill le neach air bith teachd a'm dheigh-sa, àicheadhadh se e-féin, agus togadh e air a chrann-ceusaidh, agus leanadh e mise." Mata xvi. 24.

Bithibh firinneach ann bhur geallannan, agus ann bhur rùintean; bithibh firinneach do shlighean Dhé, agus do dh'aobhar Dhé. O! na tòisichibh maille ris an Uan, agus crìochnachadh maille ris

an fhiadh-bheathach: Ach "bi-sa firinneach gu bàs, agus bheir mise dhut crùn na beatha." (Tais. ii. 10.) Gleidhibh bhur soluis a' dearsadh, agus bhur lòchrain a' lasadh, bhur leasraidh air an crioslachadh, bhur cogaisean 'nan dùisg, bhur trusganan gu'n salachadh le cionnt, agus bhur n-armachd spioradail daonnan umaibh, air a chrioslachadh gu dlù.

VIII. Bidhibh cùramach mu aithris, agus mu chreidsinn sgeul an t-saoghail mu shluagh Dhé.

An dream aig am beil deagh chogais, cha n-eil am bitheantas deagh ainm aca. Goirear do phobull Dé anns a' bheatha so leis na h-aingidh, luchd-chur Israeil fo bhuaireas, daoine mi-riaghailteach daoine ceannairceach, agus ciod nach eil iad; seann innleachd na seann-nathrach sin, gu trioblaidean Israeil a leantainn air Eliah, càrbad Israeil. (1 Rìgh. xviii. 17.—2 Rìgh ii. 12.) Tha Ieremiah, air son a bhi labhairt an aghaidh am peacannan agus an aingidheachd, agus a' cur an céill breitheanais Dhé 'nan aghaidh-san, air a mheas airidh air bàs (Ier. xxvi. 8—12.) Mar an ceudna dh'aslaich na h-uaislean aingidh an Rìgh, gu esan a chur gu bàs, le eucoir a chuir as a leth nach "robh e 'g iarraidh leas an t-sluaigh, ach an aimhleas:" (Ier. xxxviii. 4.) Mar an ceudna Amos, air son a bhi labhairt an aghaidh gràinealachdan cùirt an rìgh, bha feall an aghaidh beatha an rìgh air a chuir as a leth: (Amos vii. 10—13.) Is amhail a bha Pòl agus Silas air son cumhachd rìoghail Iosa Criosd, searmonachadh air an casaid leis na h-Iudhaich fharmadach, agus leis an t-sluagh bhòrb, air son a bhi-tionndaidh an t-saoghail bun os-ceann, agus a briseadh òrduighean Chesair; seadh, bha nì so air

a chuir as leth Chriosd féin. Thugaibh fainear ciod a thuirt na h-Iudhaich uime, " Agus thòisich iad air a chasaid, ag radh, Fhuair sinn am fear so a' claonadh a' chinnich, agus a' bacadh cìs a thoirt do Chesar, ag radh, gur e féin Criosd an rìgh." (Luc. xxiii. 2.) Agus air a shon so bha séirbhisich Dhé anns na h-uile linn air an casaid agus air an geur-leanmhainn, air am marbhadh agus air an clachadh. (Mat. xxiii. 37. Gniomh vii. 52.) A nise ma rinn iad mar sin ris a' chrann ùr, cha'n iongnadh ged ni iad e ris a chrionaich: Ma bha an Tighearna agus am maighistir air a ghairm 'na nàmhaid do Chesar, cha n-iongnadh ged bhiodh muinntir a theaghlaich air an gairm mar sin. Cha dion ar n'ionracas sinn o sgainneal: bha na comharran dubh aig an luchd-aidmheil bu luachmhoire ann am mìosachan an t-saoghail. Tha e gnàthaichte do'n mhuinntir sin a ta caitheadh am beatha ann am feall agus ann an ceannairc an aghaidh Rìgh nèimh, sgainneal a' chur air a sheirbhisich-san le feall agus ceannairc a chur as an leth an aghaidh rìghrean na talmhuinn.

Ach, mo bhràithrean gràdhach, thugaibh an aire dha so; oir mar tha bàs nan naomh luachmhor, is amhail a tha ainmeannan nan naomh luachmhor ann an sealladh Dhé. Fàgaidh an saoghal ceud breug air pobull an Tighearna: " Is beannaichte bhitheas sibh an uair a bheir daoine ana-cainnt dhuibh, agus a ni iad geur-leanmhuinn oirbh, agus a labhras iad gach uile dhroch fhacal ribh gu breugach air mo sgàthsa." (Mat. v. 11. 2 Tim. ix. 10.) Tha daoine aingidh a' toirt an ro thuilleadh fuath do'n dream da'm beil Dia toirt an ro thuilleadh gràidh: ach iomainidh Dia air falbh

maslaidh a shluaigh féin ; bheir e air an neo-chionntas agus air am fìreantachd briseadh a mach mar a' ghrian mu meadhon-latha, agus bithidh an ainmeannan air chùimhne gu siorruidh. Seadh, aig an latha mhòr sin, soilleirichidh Dia an neo-chiontas an làthair dhaoine agus ainglean, agus an t-saoghail uile.

IX. Cumaibh an réite ri Dia, oir an so a ta daoine ann an aimhreite ruibh.

"Ach is math dhomh-sa teachd dlù do Dhia; anns an Tighearna Dia chuir mi mo dhòigh, chum gu'm foillsichinn t'oibre uile :" (Salm lxxiii. 28.) "Gabhaidh esan a tha 'na chòmhnaidh ann an ionad diomhair an Tì a's airde, tàmh fo sgàile an Uile chumhachdaich ;" "agus cha tig plàigh am fagus da fhàrdaich." "Oir bheir e àithne d'a ainglibh mu d' thimchioll, chum do ghleidheadh ann ad shlighibh uile." (Salm xci. 1—11.) "Ged nach toir an crann fige uaith blàth, agus ged nach fàs air an fhionain cinneas; ged fhàilnicheas meas a' chroinn ola, agus ged nach toir na machraichean uatha lòn ; ged ghearrar an treud as o 'n mhainnir, agus ged nach bi buar san bith anns na bualtaibh ; Gidheadh ni mise gàirdeachas anns an Tighearna, ni mi aoibhneas ann an Dia mo shlàinte." (Hab iii. 17. 18.) "Is tùr laidir ainm an Tighearna : ruithidh am fìrean d'a ionnsaidh agus bithidh e tearuinte :" (Gna. xviii. 10.) "Dlùthaichibh ri Dia, agus dlùthaichidh e ribh ," Seumas iv. 8. Tha so 'na chomh-fhurtachd mhòr do shluagh Dhé, ged a tha iad mar lilidhibh am measg droighionn, agus mar chaoirich am measg mhadadh-allda, gu'm beil Dia aca ri dol da ionnsaidh. "Thig, O mo shluagh, imich a steach do d' sheòmraichibh, agus

druid do dhorsan mu'n cuairt dut: falaich thu féin car tamaill bhig, car tiota gus an gabh a chorraich thairis:" (Isa. xxvi. 20.) Deanadh an saoghal gruaim a chur air, agus càirdean bhur tréigsinn, is urrainn Dia bhur n-uile shonais a ta sibh a' mealtainn a dheanamh milis: fanaibh sibhse ann an slighe Dhé, agus bithidh sibh cinnteach a' tearmunn Dhé: gleidheadh sibhse reachdan Dhé, agus gleidhidh Dia bhur n-anmannan; deanaibh an ni a ta Dia ag àithne, agus seachnaibh an ni a ta Dia a' toirmeasg, agus an sin cha ruig sibh a leas eagal a bhi oirbh ciod is urrainn duine a deanamh oirbh. Nam b'àill leibh Dia a bhi agaibh gu cùram a ghabhail dhibh, feumaidh sibhse bhur cùram a thilgeil air Dia; feithibh air-san, agus gluaisibh maille ris, thugaibh ùmhlachd da reachdan, agus creidibh a gheallannan.

O! mhuinntir ionmhuinn, leigibh le daoine aingidh cur a mach oirnn, agus 'ar fuathachadh, agus 'ar maslachadh, cho mòr s' is àill leo, cha n-urrainn iad dochann a dheanamh dhuinn, ma ghleidheas sinn sìth ri Dia; uime sin, a mhuinntir mo ghràidh, os-ceann na h-uile nì faighibh comh-chomunn maille ri Dia; agus gleidhibh comh-chomunn maille ri Dia; bheir comh-chomunn ri Dia do nèamh sibh, nèamh air thalamh, agus nèamh an deigh bàis. Mealaidh na h-uile naomh nèamh an uair a dh'fhàgas iad an talamh; tha cuid do naoimh a' mealtuinn nèimh am feadh a ta iad air an talamh. Cha n-eil esan a' mealtainn ni sam bith a ta dh'easbhuidh comh-chomunn ri Dia.

X. Caithibh bhur beatha os-ceann gràdh na beatha, agus eagal a' bhàis.

"Oir ge b'e neach le'm b'àill anam a ghleidheadh,

caillidh se e ; agus ge b'e neach a chailleas anam air mo sgàthsa, gheibh se e ;" (Mat. xvi. 25.) "Ma thig neach air bith do m'ionnsaidhse, agus nach fuathaich e athair, agus a mhàthair, agus a bhean-phòsda, agus a chlann, agus a bhràithrean, agus a pheathraichean, seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha n-eil e 'n comas da bhi 'na dheisciobul dhomsa." (Luc. xiv. 26.) An tì a ghràdhaicheas Criosd na's mò na bheatha, bithidh e cinnteach gu'n sàbhail agus gu'n gléidh e iad araon, an tì a théid a mach á slighe Dhé a sheachnadh chunnartan, gu cinnteach coinnichidh e ri cunnart. " Cha leibh féin sibh ; Oir cheannachadh le luach sibh : uime sin thugaibh glòir do Dhia le bhur corp, agus le bhur spiorad, a's le Dia :" 1 Cor. vi. 19, 20.

Mo chàirdean gràdhach, caitheamaid ar beatha osceann fulangais agus eagail ged nach urrainn duinn ar beatha a chaitheadh as eugmhais fulangasaibh. " Anns an t-saoghal bithidh àmhghar agaibh : ach biodh deagh-mhisneach agaibh, thug mise buaidh air an t-saoghal." Eoin xvi. 33.

An tì a tha gràdhachadh Chriosd os-ceann beatha, dealaichidh e ri beatha na's luaithe na ri Criosd.

Thugaibh fainear, a mhuinntir mo ghràidh, Criosd agus an neul do dh'fhianaisibh agus do mhairtirich a tha air imeachd air thoiseach, agus air dol thairis trìd nan tuiltean sin uile, agus air ruigheachd tearainte gu tràigh, gu'm beil iad a' nis' air nèamh maille ri Dia, agus ris na h-ainglibh naomha, far am beil lànachd aoibhneis agus mòr shubhachas gu siorruidh. " Feuchaidh tu dhomh slighe na beatha : tha lànachd aoibhneis a' d' làthair-sa ; tha mòrshubhachas aig do dheas làimh gu siorruidh." (Salm xvi. 11.) O ! an taoibhneas a ta iad a

mealtuinn! O, na h-aibhnichean sòlais a ta sruthadh o Dhia! "Uime sin tha iad an làthair rìgh-chathrach Dhé, agus a' deanamh aoraidh dha a latha agus a dh'òidhche 'na theampull: agus gabhaidh an tì a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair còmhnaidh 'nam measg. Cha bhi acras orra tuilleadh, no tart ni's mò; cha mho a thuiteas a' ghrian orra, na teas air bith: Oir beathaicheadh an t-Uan a tha am meadhon na rìgh-chathrach iad, agus treòraichidh e iad gu tobraichibh do dh'uisge na beatha: agus tiormaichidh Dia gach deur o'n sùilibh." (Tais. vii. 15—17.) Cò iad an dream aig am bi an t-urram so uile, agus a' ghlòir, agus an t-aoibhneas, agus am beannachadh so air nèamh? Air son so faicibh an ceathramh rann deug. "Is iad so iadsan a thàinig á àmhghar mòr; a nigh an trusgain, agus rinn iad geal iad ann am fuil an Uain." Ni millsead a chrùin a gheibh creidich, ath-leasachadh air son searbhas a' chroinn-cheusaidh a rinn iad a' ghiùlan.

XI. Iarraibh cridheachan na's fearr na's mò na amannan na's fearr.

"Glan do chridhe o aingidheachd, O Ierusaleim, a chum as gu tearnar thu. Cia fhad a ghabhas do smuaintean aingidh còmhnuidh an taòbh a stigh dhiot?" "Oir is ann as a' chridhe thig droch smuaintean, mortadh, adhaltrannas, strìopachas, gaduigheachd, fianais bhréige, toibheum;" "Tha an cridhe cealgach thar na h-uile nithe, agus tha e do-leigheas; cò 's urradh a thuigsinn?" Ier. iv. 14. xviii. 9; Mata xv. 19.

O mhuinntir ionmhuinn, an àite a bhi leasachadh, is ann a tha sin a' gearan air daoine aingidh; agus air aingidheachd an an-iochd, na's mò no air ar cùl-

sleamhnachadh ; air an lochdan 'n-ar n-aghaidh-ne, na's mò no air ar lochdan-ne an aghaidh Dhé. Tha sinn a' beachdachadh tuilleadh s'a chòir air ath-aobhar, no a' gearan air innealaibh, cha-n ann oirnn féin. Bha sinn uine fhada a' peacachadh, agus bha feum againn air a bhi ri aithreachas ùine fhada : "ag ath-cheannach na h-aimsir." cha bhiodh na h-àmannan cho olc, mur biodh sinne cho olc ; bhiodh na h-àmannan na b'fhearr air ball, nam biodh sinne n'a b'fhearr.

Mo thruaighe ! a mhuinntir ionmhuinn, pheacaich sinn a leithid do pheacannan nach b'urrainn do dhaoine neo-fhìreanta a pheacachadh ; an aghaidh an t-soluis is ro shoilleire, agus an gràdh is ro ionmhuinne : mar is fearr a bha Dia dhuinne, is ann is measa a bha sinne dhasan ; luchdaich esan sinne le a thròcairean, agus sgìthich sinne esan le ar peacannan. O ! coirichimid sinn -féin na's mò, agus na h-àmannan na's lugha, pilleamaid ris an Tighearna, chum's gu'm pill esan ruinne ann an gràdh agus ann an tròcair : rachadh ar cridheachan-ne a mach da ionnsaidh-san, chum 's gu'n tig a' chridhe-san d'ar n-ionnsaidh-ne. O ! iarraibh agus glaodhaibh air son cridheachan na's fearr, chum's gu'n dean sibh séirbhis do Dhia na's fearr ; air son cridheachan briste, air son cridheachan treibhdhireach, oir is e an ni sin, ris am beil dùil aig Dia agus a glaodhaich air a shon : "A mhic, thoir dhomhsa do chridhe." (Gnà. xxiii. 26.) Agus a deir Daibhidh. "Is iad ìobairtean Dhé spiorad briste : air cridhe briste agus brùite, a Dhé, cha dean thusa tàir." (Salm li. 17.) Tha ar cridheachan a ghnà á fonn chum séirbheis a dheanamh do Dhia, ach cha-n eil iad uair sam bith á fonn a dhean-

amh seirbhis do'n pheacadh: oir ged biodh àmannan matha riabh againn, agus gu'n chridheachan matha, bu dàcha e g'ar dochann no g'ar beannachadh.

XII. Fasaibh sios ann an irisleachd, agus fàsaibh 'san taobh a staigh ann an treibhdhireas.

" Dhomhsa, a's lugha na'n tì a's lugha do na naomhaibh uile, thugadh an gràs so, saibhreas Chriosd nach faodar a rannsachadh a shearmonachadh am measg nan Cinneach:" (Eph. iii. 8.) " Agus ge b'e neach a dh'ardaicheas e féin, islichear e, agus ge b'e neach a dh'islicheas e féin ardaichear e;" (Mat. xxiii. 12.) Uime sin cuiribhse umaibh (mar dhaoine taghta Dhé naomha agus ionmhuinn) innigh thròcaire, caomhalachd, irioslachd-intinn, macantas, fad-fhulangas:" (Col. iii. 12.) " Bithibh air bhur sgeadachadh le h-irioslachd: oir tha Dia a' cur an aghaidh nan uaibhreach, ach a' toirt gràis dhaibh-san a tha iriosal. Uime sin islichibh sibh féin fo làimh chumhachdaich Dhé, chum is gu'n ardaich e sibh ann an àm iomchaidh." (1 Pead. v. 5, 6.) Thugaibh suas bhur toil do Dhia, chum 's gu'n toir esan a nuas a thoil dhuibhse: bithibh iosal 'n-ar sùilibh féin agus biodh meas iosal agaibh oirbh féin; gabhaibh gràin do dh'uabhar, agus teichibh uaithe; bithibh treibhdhireach san taobh a staigh, cho math ri bhi iriosal 'san leth a mach: na amhaircibh a chum nèamh le bhur n-aidmheil, agus a chum ifrinn le bhur caithebeatha. An tì a tha caitheadh a bheatha ann am peacadh, tha e marbh ann am peacadh: a réir (Eph. ii. 1, 2.) " Gu robh gràs maille riusan uile a ta gràdhachadh ar Tighearna Iosa Criosd ann an treibhdhireas." (Eph. vi. 24.) Bitheadh bhur

cridheachan dìreach maille ri Dia, agus gluaisibh mar a' mhuinntir sin aig am beil Dia mar an cuibhrionn: air dhuibh fios a bhi agaibh gu'm beil iomadach sùil oirbh, sùil Dhé, sùil Chriosd, sùil nan aingeal, sùil nan naomh, sùil an t-saoghail, agus tha sùil an diabhoil oirbh cuideachd: uime sin gluaisibh gu glic agus gu treibhdhireach; bithibh coltach ri nighean an rìgh, " uile ghlòrmhor san taobh a staigh." (Salm xlv. 13.) " Uile ghlòrmhor tha nighean an rìgh a staigh;" [ged nach e a staigh a glòir uile] " air oibreachadh le òr tha h-eudach." Am beil sibh a' saoilsinn gu'm beil sibh féin math, a chionn gu'm beil dream eile a' saoilsinn mar sin? Mo thruaighe! tha muinighin nan daoine is fearr againn 'nan dearbhaidhnean bochd air nèamh: is ann san taobh a staigh dhinn, agus os ar ceann bu chubhaidh dhuinn a bhi 'g iarraidh na fianais so: a réir mar a ta Pòl ag radh, " Tha an Spiorad féin a' deanamh fianais maille r'ar spiorad-ne, gur sinn clann Dhé. Agus ma's clann, is oighreachan; òighreachan air Dia, agus comh-òighreachan maille ri Criosd:" (Rom. viii. 16, 17.) So an fhianais a mheasadh Pòl agus a' chuid eile do na naoimh éifeachdach chum an deanamh dearbhta á nèamh a mhealtainn; agus a réir so thuirt Iob mu'n ni cheudna; " Mar an ceudna nise feuch, anns na néamhaibh tha m'fhianais, agus esan a bheir teisteas orm anns na h-ardaibh:" (Iob xvi. 19.) O ma ta na deanaibh sibhse sibh féin toilichte le fianais is lugha na so, eadhon Spiorad Dhé 'san taobh a staigh dhibh. Feuchaibh uime sin gu'm fàs sibh ann an gràs, agus gabhaibh tlachd ann an naomhachd, thugaibh a mach mòr thoradh, agus caithibh bhur beatha do ghnà mar an làthair an Dé bheò. Bithibh

air bhur faicill roi' chealgaireachd, agus claonadh air falbh; deanaibh e na ghnothach lathail dhuibh gluasad maille ri Dia: bithibh pailt ann an gnàthachadh irisleachd; ni irisleachd bhur n-aidmheil fhàgail ro mhaiseach. Na suidhichibh diadhachd ann am beagan do bhriathraibh matha, an uair a ta a brìgh air a dearmad; ach thigibh beò mar a b'àill léibh bàsachadh: bithibh beò an diugh mar gu'm biodh sibh ri bàs fhaighinn am maireach.

XIII. Deanaibh math dhaibh-san a tha math.

"Dh'fheuch e dhut, O dhuine, ciod a tha math; agus ciod a tha 'n Tighearn ag iarraidh ort, ach ceartas a dheanamh, tròcair a ghràdhachadh, agus gluasad gu h-iriosal maille ri d' Dhia?" (Mic. vi. 18.) "Iad a dheanamh math, iad a bhi saibhir ann an deagh oibribh, ealamh gu roinn comhpairteach;" (1 Tim. vi. 18.) "Ach na di-chùimhnichibh math a dheanamh, agus comh-roinn a thoirt uaibh: oir a ta an leithide sin do dh'iobairtibh taitneach do Dhia." (Eabh. xiii. 16.) "Si so an diadhachd fhior-ghlan agus neo-shalach am fianais Dé agus an Athar, dìlleachdain agus bantraichean fhiosrachadh 'nan trioblaid, agus neach 'ga choimhid féin gun smal o'n t-saoghal." (Seumas i. 27.) Na dearmaidibh comh-roinn ri uireasbhuidhibh nan naomh bochda smuainichibh gu'n tug Dia dhuibh bhur n-òighreachdan air son a leithid so do dh'àm.

O! a mhuinntir ionmhuinn, ciod am cothrom a th'agaibh a nise gu math a dheanamh, mar bac Sàtan sibh? Nach eil mòran do mhinistearaibh agus do bhuill-dhiomhair Chriosd a nis' ann an uireasbhuidh, cuid ann am prìosan, agus cuid a mach á prìosan? "Bithibh cùimhneachail orrasan a tha ceangailte, mar gu'm biodh sibh ceangailte maille

riu; agus air an droing a tha fulang an-shocair, mar mhuinutir a tha sibh féin mar an ceudna anns a' choluinn." (Eabh. xii. 3.) Tha mòran dhaoine ann aig am beil cuid mhòr do mhaoin an t-saoghail so, agus beartas, agus goireas 'nan làmhan, agus 'nan taighean ach aig nach eil gràs 'nan cridheachan; agus uime sin cha-n eil iad a' deanamh math sam bith le maoin an t-saoghail so: tha iad a' caitheadh am beatha cho neo-dhìleas, agus a' toirt a mach cho beag do thoradh na fireantachd, is gu'm beil e 'na aobhar eagail gur ann do na geugan a thilgear a mach iad. Faodaidh mòran dol do dh' ifrinn cho math air son gun a bhi deanamh matha, is air son a bhi deanamh uilc. An neach nach eil a' giùlain toradh math, tha e 'na chonnadh cho math air son ifrinn ris an neach a ta giùlain droch thoradh. Faodaidh sibh gun a bhi olc 'san leth a mach, (is e sin gràineil ann an sùilibh dhaoine) agus gidheadh gun a bhi math 'san taobh a staigh: faodaidh sibh a bhi cho fad o ghràs, is a dh' fhaodas sibh a bhi o dhroch-bheart ghràineil: cha-n eil daoine cho mòr air an cur do dh' ifrinn air son a bhi deanamh uilc, 'sa tha iad air son gun a bhi deanamh matha: "Oir bha mi ocrach, agus cha tug sibh dhomh biadh; bha mi tartmhor, agus cha tug sibh dhomh deoch;" agus mar sin sios. (Mat. xxv. 42, 43.) Bha 'n geòcach saibhir ann am piantaibh ifrinn, cha n-ann air son a bhi geur-leanmhuinn Lasaruis, oir cha-n eil sinn a' leughadh gu'n robh e geur-leanmhuinn an duine bhochd so, ach cha mhò tha sinn a' leughadh gu'n do fhritheil e air uireasbhuidh, oir tha e air a ràdh, gu'm bu mhiann leis a bhi air a shàsachadh leis an sprùileach a bha tuiteam o bhòrd an duine shaibhir.

A nis' is cinnteach gu'n robh a chruas-cridhe an so aig Dia 'na aghaidh mar nithibh eile, ann a mheud 's nach do fhritheil e air uireasbhuidh an naoimh bhochd so a ghràdhaichadh le Dia cho mhòr. Bha Meros air a mhallachadh le aingeal, cha n'ann a chionn gun do chog iad an aghaidh an Tighearna, ach do bhrigh nach tàinig iad a chuideachadh an Tighearna an aghaidh 'nan cumhachdach. (Breith. v. 23 ) Is e aon do na tròcairean is ro-mhò anns an t-saoghal, Dia a thoirt cridhe do dhuine chum math a dheanamh leis an ni sin a thug e dha.

O ! a mhuinntir ionmhuinn, bithibh do ghnà a' deanamh matha, agus a' fuathachadh uilc ; na amhaircibh a mhàin far am faod sibh math fhaotainn, ach far am feud sibh math a dheanamh; deanaibh saothair gu bhi feumail do dh' anmaibh muinntir eile, agus uireasbhuidh muinntir eile a leasachadh.

XIV. Roghnaichibh smachdachadh roimh bhi air bhur sàlachadh.

" Air teachd gu h-aois do Mhaois, dhiùlt e bhi air a ghairm 'na mhac do nighinn Pharaoh ; A' roghnachadh àmhghar fhulang maille ri sluagh Dhé, roimh shòlais a' pheacaidh a mhealtainn rè seal." (Eabh. xi. 24, 25.) " Oir bha comh-fhulangas agaibh rium-sa ann am gheimhlibh, agus ghabh sibh le luath-ghair ri creachadh bhur maoin, air dhuibh fios a bhi agaibh annaibh féin gu'm beil agaibh air nèamh maoin a's fearr agus a ta maireannach." (Eabh. x. 34.) Mar an ceudna ròghnaich an triùir chloinne losgadh anns an àmhuinn theinntich dhian-loisgeach, roimh chromadh sìos do'n ìomhaigh òir a chuir Nebuchad-

nesar suas. (Dan. iii. 16—18.) "Cha-n eil sùim againne freagradh a thoirt dut anns a' chùis so. Ma's ann mar sin a bhitheas, tha ar Dia-ne d'am beil sinn a' toirt séirbhis, comasach air ar saoradh o'n àmhuinn theintich dhian loisgich, agus ni e ar saoradh as do làimh-sa o rìgh. Ach mur dean, biodh fios agad, O rìgh nach toir sinn séirbhis do d' dhé, no aoradh do'n iomhaigh òir a chuir thu suas." Mar sin roghnaich Daniel fulangas roimh pheacachadh. Agus tha e air a ràdh mu'n dream sin, nach do ghabh iad ri saorsa, "Agus chraidh-phianadh dream eile, gun iad a ghabhail ri saorsa; chum gu'm faigheadh iad aiseirigh a b'fhearr." Eabh xi. 35.

O! a mhuinntir ionmhuinn, tha tuilleadh uilc anns a' pheacadh a's lugha an aghaidh Chriosd, no anns an fhulangas a's mò air son Chriosd.

(1.) Cha-n eil ar fulangasan air son Chriosd ach aotrom. (2.) Ach gearr, ach rè sealain. (3.) ThaCriosd a' seasamh làimh ruinn, 'n-ar fulangasan. (4.) Tha ar fulangasan air an òrduchadh leis an Athair. (5.) Cha dochainn ar fulangasan ar n-anmannan. (6.) Tha Dia a' toirt dhuinn na nithibh a's ro-fhearr chum comhfhurtachd anns na h-àmannan is ro-mheasa: tha'n ro thuilleadh againn do shòlas o Dhia, an uair a tha 'n ro thuill-eadh againn do dh'àmhghar o dhaoine: mar tha ar fulangasa a' meudachadh, mar sin a ta ar sòlasan a' meudachadh: an uair is ro-thruime an eallach air an druim, is ann is ro mhò agus is ro-mhillse sìth 'na coguis 'san taobh a staigh. Air an aobhar sin, mo bhràithrean gràdhach, gleidhibh sibh-féin a mach á salachar an t-saoghail so, agus o olc an

t-saoghail so, agus ma's éigin dhuibh peacachadh no fulang, roghnaichibh fulangas roimh pheacachadh.

XV. Na smuainichibh na's measa mu dhiadhachd, a chionn gu'm beil i air amharc oirre le gruaim; no na's fearr mu an-dhiadhachd, a chionn gu'm beil i air amharc oirre le fiamhghàire.

" Oir a ta an cleachdadh corporra tarbhach chum beag nithe; ach a ta'n diadhachd tàrbhach chum nan uile nithe, aig am beil gealladh na beatha a ta làthair, agus a ri teachd." (1 Tim. iv. 8.) " Seadh gun amharus, agus measam na h-uile nithe 'nan calldachd, air son ro-òirdheirceis eòlais Iosa Criosd mo Thighearna; air son an d'fhuilig mi call nan uile ni, agus measam gur aolach iad chum gur e mo bhuannachd Criosd." (Phil. iii. 8.) " Agus na biodh comh-chomunn agaibh ri oibribh neo-tharbhach an dorchadais, ach gu ma fearr leibh an cronachadh." (Eph. v. 11.) " Oir is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs: ach is e saor thiodhlacadh Dhé a' bheatha mhaireannach, trid Iosa Criosd ar Tighearna: Rom. vi. 23.

O! chàirdean, na smuainichibh na's measa mu naomhachd a chionn gu'm beil i air a maslachadh, agus fanoid air a dheanamh oirre, agus air a geurleanmhuinn le daoine aingidh agus deamhain; no na's fearr mu aingidheachd, a chionn gu'm beil daoine aingidh ga gràdhachadh, agus ga leantuinn, agus ag radh, " Is diomhain séirbhis a thoirt do'n Tighearn, agus ciod a' bhuannachd dhuinn gu'n do choimhid sinn òrdugh, agus gu'n do ghluais sinn gu brònach an làthair Tighearna nan sluagh?" (Mal. iii. 14.) So a nise mar a labhras mòran do shluagh an t-saoghail. Ach tha àm a' teachd, anns

bu mhath le daoine aingidh cuid do'n naomhachd sin a bhi aca air am beil iad a nise ri tàire ; ach bithidh iad cho fada o ruigheachd orra, is a tha iad a nis' o mhiannachadh 'na déigh. Deanamaid uime sin naomhachd a ghràdhachadh agus aingidheachd fhuathachadh : " oir as eugmhais naomhachd cha-n fhaic neach air bith an Tighearn." (Eabh. xii. 14.) Is e naomhachd an aon slighe gu sonas. Cha-n fhaod sinn sinn-féin a sgeadachadh air son saoghail eile le sgàthan an t-saoghail so. " Cha lean thu a' mhòr-chuideachd a dh'ionnsaidh an uilc :" (Ecs. xxiii. 2.) " Oir a ta mòran a' gluasad, mu'n dubhairt mi gu minig ribh, agus mu'm beil mi nis,' eadhon a' gul, a gràdh ribh, gur nâimhdean iad do chrann-ceusaidh Chriosd : D'an deireadh bhi air an sgrios, d'an dia am brù, agus aig am beil an glòir 'nan nàire, aig am beil an aire air nithibh talmhaidh." (Phil. iii. 18, 19.) Feumaidh clann Dhé a bhi neo-chronail 'nan deanadas, agus neo-lochdach 'nan gluasad.

XVI. Measaibh facal Dé le a luach chum 's nach tig sibh gu bràth gu facal Dé a mheas le bhi ga easbhuidh.

" Cia milis le m' bhlas do bhriathran ! ni's millse tha iad na mil do m' bheul." (Salm cxix. 103.) " Ni's milse na a' mhil, seadh, na mhil a shileas as na cìribh-meala." (Salm xix. 10.) " Uime sin is annsa leamsa t-aitheanta na'n t-òr, seadh, na'n t-òr fior-ghlan." (Salm cxix. 127.) " Is fearr dhomhsa lagh do bheil, na mìltean do dh'òr agus do dh' airgiod." (Salm cxix. 72.) " Mar naoidheanan air an ùr-bhreith iarraibh bainne fior-ghlan an fhacail, chum as gu'm fàs sibh leis." (1 Pead ii. 2.) " Gabhadh facal Chriosd còmhnuidh annaibh

gu saibhir," cha-n e mhàin maille ribh, ach " ann-aibh ;" (Col. iii. 16.) O! deanamaid, maille ri Iob, facal Dé a' mheas ni's mò no ar beatha thalmh-aidh. (Iob xxiii. 12.) Agus maille ri Daibhidh, ni's mò no ar n-òr agus ar n-airgead. Tha tlachd an naoimh ann am facal Dé, a dol thar uile thlachd anns a' chreutair : is urrainn daoine aingidh tlachd a ghabhail ann an creutairean Dhé, ach gun ni sam bith ann am facal Dé : is urrainn dhaibh tlachd a' ghabhail ann an tiodhlaicean Dé, ach gun ni air bith ann an Dia 'nan tiodhlaicean. O ! gràdhaicheamaid am facal, measamaid am facal : is e grian an t-saoghail Chriosdail e, mar is i a' ghrian solus an t-saoghail nadurraich ; agus as a h-eugmhais cha bhiodh anns an t-saoghal ach coimeasg gu'n dealbh, agus sloc làn do dhòrchadas ; mar sin is e facal Dé solus an t-saoghail spioradail, ni as eugmhais tha Criosdaidh ann an òidhche shiorruidh. Thugaibh air falbh na sgriobturan, agus cha bhi riaghailt chinnteach ann a sheòladh dhaoine ciod a tha gu bhi air a' dhean-amh, no ciod a tha gu bhi air a chreidsinn. Tha na h-uile slighe bhreugach an so air fhoillseachadh, tha na h-uile peacadh an so air a thoirmeasg, tha na h-uile naomhachd an so air a moladh : an so faod-aidh sibh gach gniomh agus gluasad d'ar caithe-beatha fhaicinn, mar cheum gu bàs, no ceum gu beatha, mar cheum chum nèamh, na ceum chum if-rinn. O ! uime sin biodh meas agaibh air an fhacal agus bithibh umhal do'n fhacal. (1.) Is facal soill-eir e. (2.) Is facal a réir aon riaghailt e. (3.) Is facal cinnteach e. (4.) Is facal cumhachdach e. Is boltrach beatha chum beatha e, dhaibh-sah a chreideas.

O mhuinntir ionmhuinn! leughamaid am facal, fanamaid anns an fhacal: " Ma bhuanaicheas sibh ann am fhacal-sa, bithidh sibh da-rìreadh 'nar deisciobuil agam." (Eoin viii. 31.) Mar is lugha a tha sibh a' cluinntinn a nis, is ann is mò a tha sibh a' leughadh: leabhar beag an Taisbeanaidh, agus Daniel gu h-araid.

XVII. Bidhibh cùramach mu chopan oir striopach Bhabilon, agus a fion milis.

" Agus bha bhean air a sgeadachadh ann am purpur, agus ann an sgàrlaid, agus air a' deanamh breagha le òr agus clachaibh luachmhor agus neamhnaidibh, agus copan òir aice 'na làimh, làn do ghràineileachd agus do neo-ghloine a strìopachais." Agus thilg an nathair as a beul uisge mar thuil, an deigh na mna, chum gu'n tugadh i oirre bhi air a giùlan air falbh leis an t-sruth." (Tais xvii. 4. xii. 15.) Ghuidhean oirbh cùram a bhi agaibh de so, agus sibh féin a choimhid uaithe: bithibhse coltach ris an òigh chéile aig Criosd, a tha ga leantuinn ge b'e àit an téid e.

Mo chàirdean gràdhach, gleidhibh sibh-féin o cheithir nithibh.

*Air tùs,* O luchd-teagaisg bréige. Tha a mhinisteirean féin aig an diabhol mar a th'aig Criosd. " Coimhdibh sibh-féin o na faidhibh bréige, a thig d'ar n-ionnsaidh ann an culaidhibh chaorach, ach a ta o'n leth a staigh 'nam madraibh-allta:" (Mat vii. 15.) " Seadh is coin chiocrach iad nach urrainn bhi toilichte ; agus is buachaillean iad nach urrainn tuigsinn ; tha iad a' sealltuinn, gach aon diù, air a shlighe féin ; gach fear air a bhuannachd o a chrìch féin :" (Isa lvi. 11.) O cha-n eil luchd-teagaisg-

bréige a' beathachadh an treud, ach a' rùsgadh an treud, cha-n eil iad ag iompachadh dhaoine, ach a cuir air seacharan o'n t-slighe cheart ; cha n-eil iad a' fàgail dhaoine deagh-bhlasda, ach a' puinnseanachadh dhaoine ; cha-n eil iad a' togail suas air son slàinte ach a' togail suas air son damnaidh : an àite a bhi leigheas anmannan, tha iad a' màrbhadh anmannan : mar sin biodh maoin an t-sluaigh aca, agus cha-n eil suim aca ged bhiodh an anmannan aig an diabhol ; cha n-eil iad aon chuid air an gairm gu ceart, no air an deasachadh gu ceart, no air an òrduchadh gu ceart : " Tha 'n siubhal mar an ceudna olc, agus an neart eacorach." (Ier. xxiii. 10.) Is coin agus is madraidh-allaidh iad a comh-aontachadh le chéile gu treud Chriosd a chasgradh. O ! air an aobhar sin gleidhibh sibh-féin o cheannaichean Bhabilon, a tha deanamh ceannachd do dh' anmannan dhaoine. (Tais. xviii. 13.) O ! is iad peacannan an luchd-teagaisg luchd-teagaisg a' pheacaidh.

*Anns an dara h-àite*, O theagasg bréige. "Ach bha fàidhean bréige mar an ceudna am measg an t-sluaigh, amhail a bhios luchd-teagaisg bréige 'n-ar measgsa, droing a bheir a steach os-iosal saobh-chreideamh millteach, eadhon, ag àicheadh an Tighearna a cheannaich iad, agus a bheir sgrios obann orra féin," (2. Pead. ii. I.) " Na bithibh air bhur giùlan mu'n cuairt le teagasgaibh eagsamhla coimheacha : oir is math an ni an cridhe bhi air a dhaingneachadh le gràs, cha n-ann le biadhaibh, nithe nach tug tairbhe do'n droing a ghnàthaich iad." (Eabh. xiii. 9.) Guidheam oirbh mar an ceudna anns an Tighearna, mo bhràithrean, nach dean sibh aontachadh gu feòlmhor le sibh-féin

a chumadh gu saobh-chreideach ri innleachdan dhaoine ; ach " seasamh gu daingean anns an t-saorsa leis an d'rinn Criosd saor sibh." Gal. v. 1.

*Anns an treas àite*, O aoradh bréige. "Ma ni neach air bith aoradh do'n fhiadh-bheathach, agus d'a dhealbh, agus ma ghabhas e a chomhara air clàr eudain, no air a làimh, òlaidh e-san do fhion féirge Dhé, a tha air a dhortadh gun mheasgadh, ann an cupan fhéirge-san ; agus bithidh e air a phianadh le teine agus pronnusg, am fianais nan aingeal naomha, agus am fianais an Uain. (Tais. xiv. 9, 10.) " Tha sibh a'deanamh aoraidh do'n ni nach aithne dhuibh:" Is Spiorad Dia, agus is éigin d'a luchd-aoraidh, aoradh a dheanamh dha an spiorad agus am fìrinn," (Eoin. iv. 22—24.) Mar a tha cuid anns an t-saoghal a tha 'g aoradh do dhia bréige, mar sin tha dream eile ann a tha 'g aoradh do'n Dia fhior le aoradh bréige. Iadsan a tha deanamh aoraidh do'n fhiadh-bheathach, tha iad a'g aoradh do'n diabhol. (Tais. xiii. 8.) O ! na gabhaibh gnothach ri aoradh bréige, ri aoradh diomhain, agus aoradh féin-thoile : deanaibh aoradh do Dhia mar a tha e teagasg dhuinn aoradh thoirt dha. Is e ar n-obair-ne earbsa a' chur ann an obair Chriosd ; is e ar n-obair an leth a mach earbsa ann an oibreachadh Dhé 'san taobh a staigh.

*Anns a' cheathramh àite*, O bharailean bréige ; o sheacharan agus o mhi-riaghailt. Biodh bhur cridheachan dìreach, bhur breitheanais fallain, bhur caithe-beatha naomha. Gràdhaichibh an fhìrinn, agus thugaibh ùmhlachd do'n fhirinn, agus deanaibh gréim daingean air an fhìrinn. A nis', a mhuinntir ionmhuinn, leigibh leam a ghuidhe oirbh air sgàth Dhé, agus air sgàth Chriosd, agus air sgàth

'ur n-anmannan féin, gleidhibh sibh féin o luchd-teagaisg bréige, o theagasg-bréige, o aoradh-bréige, agus o bharailean-bréige. Ma bhios sibh a blasad agus ag òl do chopan Bhabilon, is éigin dhuibh a rùneachadh annaibh féin gu'm faigh sibh beagan na mòran do phlàighean Bhabilon :

XVIII. Bithibh 'n-ar 'n-aon, maille ris gach neach a ta 'na aon maille ri Criosd.

Deanaibh dicheall air aonachd an Spioraid a choimhid ann an ceangal na sìthe. "Is aon chorp agus aon Spiorad *a ta ann*, amhuil mar an ceudna a ghairmeadh sibh ann an aon mhuinghin bhur gairme: Aon Tighearn, aon chreideamh, aon bhaisteadh, Aon Dia agus Athair nan uile, a tha os-ceann nan uile, agus tre na h-uile agus annaibhse uile." (Eph. iv. 4—6.) "Ge b'e ghràdhaicheas an tì a ghin gràdhaichidh e mar an ceudna an tì a ghineadh leis. O so is aithne dhuinn gu'm beil gràdh againn do chloinn Dé, 'nuair a ghràdhaicheas sinn Dia, agus a choimhideas sinn àitheantan." (1 Eoin v. 1,2.) "Oir an tì nach gràdhaich a bhràthair a chunnaic e, cionnas a dh'fhaodas e Dia nach fac e, a ghràdh-achadh?" (1 Eoin iv. 20.)

O! thugaibh fainear ciod an eas-onoir e do'n t-soisgeul, gu'm biodh an dream sin a tha 'g an aideachadh féin 'nam mic do'n aon Dia, 'nam buill do'n aon Chriosd, 'nan teampuill do'n aon Spiorad, 'nan oighreachan air an aon ghlòir, ag aimhreit ri aon a chéile; tha e iongantach agus mi-nàdurrach gu'm biodh iadsan a tha 'nan naoimh ann an aid-mheil 'nan deamhnaibh 'nan cleachdadh ri càch a chéile gun deanadh leugan Dhé aon a chéile a ghearradh! Madraidh-allaidh a shlugadh suas nan uan cha'n iongnadh e, ach uain a shlugadh suas a

chéile, tha e 'na iongantas, agus ana-cùimseach. O gu'n deanadh Criosdaidhean, an àite a chéile a ghràdhachadh, a chéile fhuathachadh! O cia eacoltach 'sa tha sinn ris an Dia sin a tha sinn ag aideachadh a bhi 'na Dhia dhuinn! Tha esan làn do ghràdh, làn do mhaitheas, làn do thròcair agus do dh' fhoighidin. O! ach cha n-urrainn Criosdaidhean iomchar agus giùlan le aon a chéile. O! nach eil na h-aingidh éibhneach nuair a chì iad pobull Dé a' cur a mach air a chéile. O! gu'n gabhadh sibh so gu cridhe, agus aimhreite agus easaonachd a thilgeil air falbh, agus saoithrichibh air son aonachd ann an gràdh agus ann an aigne, maille ris gach aon a ta 'na aon maille ri Criosd. O saoithrichibh air son spioraid leighis. Cha n-urrainn dhuibh Dia a ghràdhachadh mur eil sibh a' gràdhachadh sluagh Dhé. "Ma their neach, Tha gràdh agam do Dhia, agus fuath aige d'a bhràthair, is breugaire e."—"Fanadh gràdh brathaireil agaibh:" (Eabh xiii. 1.) "Labhair iadsan air an robh eagal an Tighearna, gach aon gu tric ri chile." (Mal. iii. 16.) Cruinnichidh calamain Chriosd cuideachd. Tha mòran ann nach urrainn gràdh a thoirt do dhuine na's lugha no tha e d'am barailean féin, no 'na bhall d'an eaglais féin, ged bhiodh e 'na bhall do Chriosd. Tha barail mhath aig gach duine air a bharail féin; ach mo thruaighe! a mhuinntir ionmhuinn, cha n-e bharail so, no bharail ud, no 'n t-slighe so, no 'n t-slighe ud, a bheir duine do nèamh; as eugmhais creideamh ann an Criosd; agus an neach aig am bheil creideimh ann an Criosd, tha còir aig air uile òrduighean Chriosd, agus air geallannan Chriosd, agus air sochairean Chriosd. Air an aobhar sin leigibh

leam a' ghuidhe oirbh, gràdh a thoirt do gach duine a tha 'na dhuine diadhaidh, biodh e do'n t-slighe agus do'n t-seòrsa is àill leis. "Agus bha aig a' chuideachd a' chreid aon chridhe, agus aon anam." Gniomh iv. 32.

XIX. Gràdhaichibh Criosd le gràdh ni's laidire na beatha, a ghràdhaich sinne le gràdh na bu laidire no bàs.

"Air an aobhar so is ionmhuinn leis an Athair mise, air son gu'n leig mi sios m'anam, chum's gu'n glac mi e rithist Cha n-eil neach air bith 'ga thoirt uam, ach a ta mi 'ga leigeadh sios, agus tha cumhachd agam a ghlacadh a rithist:" (Eoin x. 17, 18.) "Is fior an ràdh so, agus is fiù e air gach aon chor gabhail ris, gu'n tàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach." 1 Tim. i. 15.

Bha gràdh Chriosd dhuinne n'a bu laidire na'm bàs. Bhàsaich e air son gràidh; leig e sios anam air ar son-ne, a shàbhaladh ar n anmannan; tha e 'g ar gràdhachadh mar a tha 'n t-Athair ga ghràdhachadh féin: "Mar a ghràdhaich an t-Athair mise, mar sin ghràdhaich mise sibhse: fanaibh ann am ghràdhsa." (Eoin xv. 6.) O tha labhairt an sgriobtuir mu a ghràdh dhuinne anabarrach mòr. A nise, mo chàirdean, bhàsaich e air ar son-ne, agus dh'fhuilig e air ar son-ne, agus shuidhich e chridhe oirnn a chum ar gràdhachadh, agus gu tlachd a ghabhail annainn; cia mar an sin bu chòir dhuinne esan a ghràdhachadh a' rithist? "Gràdhaichidh tu an Tighearna do Dhia le t'uile chridhe, agus le t'uile anam, agus le t'uil inntinn;" so mar is còir dhuinn a ghràdhachadh. (Mat. xxii. 37.) "Cò th' agam anns na nèamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha n-eil neach air thalamh air am

béil mo dheigh." (Salm lxiii. 25.) "Dhuibhse uime sin a chreideas tha e luachmhor." (1 Pead. ii. 17.) O! biodh bhur cridheachan làn ghràidh agus tairisneachd do Chriosd: ginidh gràdh misneach, agus tilgidh e mach eagal tràilleil an làthair Dhé, agus eagal feòlmhor an làthair dhaoine; is urrainn Dia ar gleidheadh o phiantaibh dhaoine, ach cha n-urrainn daoine ar gleidheadh o phiantaibh Dhé; am feadh 'sa tha sinne a' seasamh làimh ri Dia, gheall Dia seasamh làimh ruinne: uime sin na biodh geilt oirbh ro' ùghdarras sam bith a tha seasamh an aghaidh ùghdarrais Chriosd: cha-n urrainn neach sambith gealltainn na's fearr na's urrainn Criosd, ni mò is urrainn neach sam bith ar bagairt na's measa na's urrainn Criosd. An urrainn neach sam bith ni a ghealltainn duinn na's fearr na nèamh? An urrainn neach sam bith ar bagairt le ni a's measa na ifrinn? Tha nèamh air a ghealltuinn dhaibh-san a ghràdhaicheas esan, agus ifrinn ri bhi 'na cuibhrionn dhaibh-san a dh'fhuathaicheas e.

O! mo bhràithrean gràdhach, gràdhaicheamaid Criosd le gràdh ni's laidire na'm bàs; mar sin rinn Pòl agus a' chuid eile do na h-abstoil. "Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd? an dean trioblaid, no àmhghar, no geur-leanmhuinn, no gorta, no lomnochdaibh, no cunnart, no claidheamh? Oir a ta dearbh-bheachd agam, nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachd, no cumhachdan, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd: No airde, no doimhne, no creutair sam bith eile comasach air sinne sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearn." (Rom. viii. 35—39.) "Laidir mar

am bàs a ta'n gràdh, Cha n-urrainn uisgeachan lionmhor an gràdh a mhùchadh, agus cha bhàth na tuiltean e." Dàn. viii. 6, 7.

XX. Bithibh na h-uile latha cho cudthromach leibh ag ullachadh air son a' bhàis, mar gu'm b'e bhur latha mu dheireadh.

" Uile laithean m'aimsire suidhichte feithidh mi, gus an tig mo chaochladh." (Iob xiv. 14.) " Air an òidhche so féin iarrar t'anam uat :" (Luc xii. 20.) " Oir ciod i bhur beatha? is deatach i a chithear rè uine bhig, agus an deigh sin a théid a's an t-sealladh." (Seum. iv. 14.) " Feuch, mar leud boise rinn thu mo laithean, agus tha m'aois mar neo-ni a' t' fhianais : gu deimhin is diomhanas gach duine d'a fheabhas." Salm xxxix. 5.

Mar nach-eil fhios aig naomh sam bith cuin a bhios an t-am no 'n uair sin, mar sin cha mhò a tha fios aig duine aingidh sam bith cuin a bhitheas e. A bhi beò gun eagal roi 'n bhàs, is e sin bàs fhaotainn beò. Gu saoithreachadh an aghaidh bàis fhaighinn, is e saoithreachadh ann an diomhanas. Tha eagal air daoine bàs fhaighinn ann an leithid so 'san leithid sud do pheacannan ach cha n-eil eagal orra a bhi beò ann an leithid so 'san leithid sud do pheacannan. O! an ifrinn do dh'uabhasaibh a dh'fheitheas air na h-anmannan sin aig am beil an obair is mò ri dheanamh 'nuair a thig iad gu bàs fhaotainn ! Uime sin mas a h-àill leibh a bhi sona aig a' bhàs, agus bith-bhuantach bheannaicht' a mhealtainn an deigh a' bhàis, ullaichibh agus cuiribh sibh féin an uidheam air son bàis. An do bhàsaich Criosd air ar son-ne, chum's gu'm biodhmaid beò maille ris-an ; agus nach miannaich sinne bàs fhaigh-

inn, agus a bhi maille ris-an? Is e latha bàis, a' chreidich latha a chrùnaidh. "Agus chuala mi guth o nèamh, ag radh rium, Sgrìobh, Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 'san Tighearn, á so a mach: seadh, a déir an Spiorad, chum gu'm faigh iad fois o'n saothair; agus leanaidh an oibre iad." Tais. xiv. 13.

O! guidheam oirbh, mo bhràithrean, caithibh ùine éigin na h-uile latha ann an ullachadh agus ann an smuainteachadh air bàs, breitheanas, ifrinn nèamh, agus siorruidheachd. Is sùim siorruidheachd nach urrainn sinn gu bràth àireamh, sreang nach urrainn sinn gu bràth a tomhas; is staid siorruidheachd do dhoilghios siorruidh, no do dh'aoibhneas siorruidh. O smuainichibh air a so, agus ullaichibh air a son na h-uile latha, mu'n tig òidhch a' bhàis. Agus mar so, a mhuinntir mo ghràidh, thug mi dhuibh am fichead seòladh luachmhor so, air son bhur n-anmannan a threòrachadh air an t-slighe chumhann do nèamh. Fàgaidh mi 'n leabhar so agaibh mar dhìleab air mo ghràdh ionmhuinn. Is e mo mhiann an so uile, bhur sonas *an so,* agus bhur beannachadh an *deigh so.*

Is e mo dhian dùrachdachd, gu'n tugadh sibh an aire do'n leabhar so cha n-e mhàin a leughadh, ach bhur beatha ath-leasachadh leis. O! deanaibh bhur dleasanas, caithibh bhur beatha ann bhur dleasanas, agus gràdhaichibh bhur dleasanas, chum's gu'm bi sibh air bhur deanamh iomchaidh air a bhi 'n'ar luchd-comh-pairt do dh'oighreachd nan naomh anns an t-solus; ni a ta, agus a bhitheas, 'na ùrnaigh dhùrachdach agus bhunaiteach aig an neach a tha ga

mheas 'na shochair ro-ghlòrmhor a bhi 'n àireamh na muinntir sin a tha " leantainn an Uain ge b'e àit an téid e."

---

## LEANTAINN AN UAIN.

" *Is iad so an dream a tha leantainn an Uain ge b'e àit' an téid e.*"—TAIS. xiv. 4.

THA ainm an leabhair so 'g innseadh dhuinn, gur e Taisbeanadh, Eoin e, agus tha Eoin ag innseadh dhuinn, Gur e, " Taisbeanadh Iosa Criosd" e: Taisbeanadh Chriosd do dh' Eoin, agus Taisbeanadh Eoin dhuinne. Tais. i. 1.

Tha àinte an leabhair so air a cumail a mach anns a' cheud chaibidil 'san naoitheamh-rann-deug. " Sgrìobh na nithe a chunnaic thu, agus na nithe a ta ann, agus na nithe a bhitheas an deigh so :" Agus anns na trì earrannaibh so tha 'n leabhar so air a' roinn.

*Air tùs,* Taisbeanadh air na nithe a chunnaic e a thaobh na h-aimsir a chaidh seachad.

*Anns an dara h-àite,* Taisbeanadh air na nithibh a th'air a leigeadh gu fianais seachd eaglaisean na h-Asia.

*Anns an treas àite,* Taisbeanadh mu staid choitcheann na h-eaglais ri teachd, agus sin o àm Eoin gu dara teachd an Tighearna.

Is iad briathran an leabhair so briathran fìrinn-

each an Dé fhior: Tha iad uime sin " dìleas agus firìnneach." Tais. xxii. 6.

Tha gnothach an leabhair so a' buntainn cho mòr ri math na h-eaglais, is gu'm beil Iosa Criosd ag àinteadh do gach aon aig am beil cluas gu éisdeachd, e dh'éisdeachd ciod a their Spiorad Dhé ris an eaglais; agus a chum fheuchainn cia cho dùrachdach sa tha Iosa Criosd, gu uile bhuill agus shéirbhiseach a bhi eòlach air na nithe a ta air fhoillseachadh anns an leabhar so, tha e 'g athsparradh na h-àinte so ochd uairean thairis, mar a tha 'n leabhar so a' foillseachadh: caib. iii. 7—29. caib. iii. 6—22. agus caib. xiii. 9.

Tha beannachadh air a' chur an céill air an leughadair, air an fhear-éisdeachd, agus air fear deanamh nan nithe a tha sgrìobhta 'san leabhar so. (caib. i. 3.) " Is beannaichte an tì a leughas, agus iadsan a dh'éisdeas ri briathraibh na faidheadaireachd so, agus a choimhideas na nithe a tha sgrìobhta innte:" O ciod na's mò na so is urrainn a bhi air a ràdh, no na's éifeachdaiche gu sinne a bhrosnachadh suas gu leughadh agus éisdeachd na beannachadh? " Is beannaicht' an tì a choimhideas briathran faidheadaireachd an leabhair so." (caib, xxii. 7.) Ach cia mar a choimhideas sinn iad mur leugh sinn iad?

Ro òirdheirceis an leabhair so is samhail e, is nach d'fhuaradh aon chuid duin no aingeal, air nèamh no air thalamh, no fo thalamh, urrad is airidh air amharc ann, gus an deach Iosa Criosd agus gun tug e á làimh Athar e gu fhosgladh. (caib. v. 2—5—9.) Cha b'urrainn an Naomh beannaichte Eoin gu'n ghul le eagal gu'm biodh an leabhar so air a chumail dùint' uaithe-san agus o'n eaglais.

Bu dùrachdach a bha esan gu eòlas fhaotainn air na nithe sin a tha sinne a' dearmad fhiosrachadh, caib. v. 4,5.

Is seud ro luachmhor an leabhar so a thiodhlaic Criosd air eaglais anns na laithibh deireannach? agus is e ar mòr dleasasnas sealltainn ann, agus a' leughadh, agus beachdachadh air, fhosgladh, agus a mhìneachadh, chum's gu'm bi eòlas aig na h-uile sluagh air; gu h-araid anns na h-amannan so. Oir a nis' anns an linn so agus a mach o so bithidh fior theas a chogaidh, agus buille a' chatha eadar Dia agus Belial, eadar Criosd agus an t-ana-criosd, eadar luchd-leanmhuinn an Uain, agus luchd-leanmhuinn an fhiadh-bheathaich. A nise tha'n leabhar so a fosgladh na h-uile ni dheth so, agus ag innseadh dhuinn gu soilleir ciod e an ni a shruthas uaithe, agus ciod an ceann-crìche a bhios ann; ann an latha a chatha, cò an taobh aig am bi a' bhuaidh, agus cò an taobh a théid sios. (caib. xvii. 14.) Agus mar sin gu cinnteach cha bhuadhaich mic Bhelial; tha crìoch shuidhichte am bith ach beag a' mach, agus tha an t-am ac' a' tarruinn air aghaidh gu luath, anns am bi araon am fiadh-bheathach agus a' luchd-leanmhuinn air an tasgaidh anns an dŭs.

Tha 'n leabhar so a' foillseachadh dhuinn éiridh an fhiadh-bheathaich, seargadh an fhiadh-bheathaich, agus leir-sgrios an fhiadh-bheathaich. (caib. xviii.) Dh'fhoillsich ar Tighearna Iosa dhuinn anns an leabhar so, an doilghios, agus na fulangasan, agus na h-àmhgharan; agus na trioblaidean, a bha gu tachairt ris an eaglais anns na h-aimsiribh deireannach: (caib. xi. 7; xii. 14, 15; xiii. 7.) Agus a nàimhdean sgriosach agus ain-iochd-mhor, eadhon strìopach Bhabilon, màthair nan

striopach, am fiadh-bheathach, am faidhe bréige agus an dràgon mòr dearg, a tha ri cogadh 'na h-aghaidh, agus a' tilgeil a mach tuiltean 'na deigh, caib. xii. 15.

Tha 'n leabhar so mar an ceudna a' foillseachadh dhuinn fior staid na h-eaglais fìrinnich air thalamh, agus ciod i, agus far am beil i, cia mar a tha i, agus ciod a bitheas i an deigh so: agus sin roimh àm a mharbhaidh, fo àm a' mharbhaidh, agus an deigh àm a' mharbhaidh.

1. Roimh àm a' mharbhaidh, tha 'n eaglais fhìrinneach anns an fhàsach, far am beil àit' aice air ullachadh dh'i le Dia, " chum gu'm biodh i air a beathachadh an sin rè mile agus dà cheud agus trì fichead latha:" caib. xxii. 6.

Roi' mharbhadh nam fianaisean, tha fior luchd-aoraidh Dhé ann an staid iosail, ann an àmhghar agus an dubhachas, ann an saic-eudach agus ann an luaithre, ann an staid caoidh agus fulangais, air dhaibh a bhi air an sgapadh agus air an sgànradh, an so agus an sud, mar a bha Israeil o shean. Ach ged is e so staid na mnatha bochd anns an fhàsach, gidheadh cha n-eil i as eugmhais comhfhurtachd, faodaidh i comfhurtachd a gabhail ann an trì nithibh.

(1.) Gu'n d'ullaich Dia ionad air a son. (2.) Gu'n do bheathaich Dia i, agus gu'n do ghlais e suas i ann an seòmar a' fhreasdail. (3.) Gu'n d'àireamh Dia laithean a fulangais. Tha àmhghar nan naomh anns an t-Seann Tiomnadh air a chunntadh suas a ghnà le bliadhnachaibh; mar a tha daorsa na h-Eiphit ceithir cheud agus deich bliadhna fichead, agus bruid Bhabilon deich agus trì fichead bliadhna; ach fo 'n Tiomnadh Nuadh

is ann a tha e air a' chunntadh suas le laithibh, caib. ii. 10. " Agus bha an dà fhianais gu laidhe marbh tri laithean gu leth," caib. xi. 9. Mar sin bha a' bhean gu bhi anns an fhàsach, rè mìle agus dà cheud agus trì fichead là." Tha 'n eaglais air a samhlachadh ri mnaoi air son ceithir reusain :—

(1.) Mar a ta bean lag agus anfhann, is ann mar sin a tha 'n eaglais, agus cha n-urrainn dh'i ni sam bith a dheanamh as eugmhais Chriosd. (Eoin xv. 5.)—(2.) Mar a tha bean feumail agus torrach, mar sin tha 'n eaglais. (Eoin xv. 2.)—(3.) Mar a ta bean àillidh agus maiseach, mar sin tha 'n eaglais. (Esec. xvi. 13.)—(4.) Mar a ta bean làn do ghràdh agus do thairisneachd, mar sin tha 'n eaglais. (Dàn ii. 5.)

1. Fo àmannan a' mharbhaidh, thu luchd-aoraidh Dhé, agus fianaisean Iosa Criosd, 'nan laidhe marbh air sràidean na cathracha mòire, d'an goirear gu spioradail Sodom agus an Eiphit. (caib. xi. 8.) Is e sin, ann an rìoghachdaibh agus ann an uachdaranachdaibh an ana-criosd. " Agus is i a' bhean a chunnaic thusa, a' chathair mhòr sin, a tha rìoghachadh os-ceann rìghre na talmhuinn." (caib. xvii. 18.) Tha Sodom air a' ghairm dh'i air son a sailichead agus a h-aingidheachd, agus an Eiphit air son a h-ain-iochd agus a h-ain-tighearnas. caib. xvii.

Tha dà fhianais air a ghairm an so do sheirbhiseach Dhé agus do bhuill Iosa Criosd, a tha toirt fianais air a shon an aghaidh uilc an fhiadh-beathaich, agus an aghaidh uilc an t-saoghail so.—(1.) A chionn cho tearc 'sa tha iad.— (2.) A chionn gu'm beil dithis 'nan àireamh leòir-fhoghainteach a thogail fianais. (Eoin viii. 17.)—(3.) A chionn gu m beil dithis air a ghairm do dh'fhiadh-beath-

aichean an ana-criosd : (caib. xiii. 4—11.) Goirear fianaisean dhiu air son sèa riasain.

*Air tùs*, Do bhrigh gur e an obair fianais a thabhairt air son Chriosd agus fhìrinn, an aghaidh an t-saoghail, 'na feòla, agus an diabhoil. Tha fior chreideach gu fianais thri-fillte a thabhairt dà, agus air son Chriosd ; fianais fhacail, fianais-bheatha, agus fianais fhala. Eabh. xii. 4. Eoin v. 33.

*Anns an dara h-àite*, Tha fianaisean air a ghairm do bhuill Chriosd, a chionn gu'm beil iad a' seasamh suas air son Chriosd a' sheasamh ainm, urram, aobhair, fhìrinn, aoradh, a ghlòir anns an t-saoghal: (Dan. iii. 16—18 ; vi. 10, 11.) " Agus mharbh sibh Prionnsa na Beatha, a thog Dia o na maribh ; air am beil sinne 'n-ar fianaisibh." (Gniomh. iii. 15.) " Biodh e aithnichte dhuibhse uile, agus do phobull Israeil uile, 'gur ann tre ainm Iosa Criosd o Nasaret, a cheus sibhse, a thog Dia bho na mairbh, eadhon trid-san a ta'n duine so 'na sheasamh an so 'nar làthairse slàn :" Gniomh. iv. 10.

*Anns an treas àite*, Tha fianaisean air a ghairm do luchd-leanmhuinn an Uain, a chionn gu'm beil iad a coimhid fianais Iosa Criosd : (Tais. xii. 17. vi. 9.) Fianais air uile dhreuchdaibh, oibribh, agus rìoghachdaibh Iosa Criosd, mar Rìgh nan naomh agus mar Rìgh nan cinneach.

*Anns a' cheathramh àite*, Tha fianaisean air a ghairm do mhuinntir thaghta agus luachmhor Dhé, a chionn gu'm beil iad a' teachd a làthair gu dàna agus gu follaiseach air son fhìrinn ; tha iad 'ga h-aideachadh, tha iad g'a gràdhachadh : tha iad g'a cuir an céill, tha iad g'a cumail daingean, agus a fulang air a son ; muinntir a tha trid teasgasg an Spioraid anns an fhacal, agus le cumhachd an

Spioraid cheudna, air am faotainn ann an cur an gnìomh òrduchaidh Chriosd ; cha n-urrainn iad an fhìrinn àicheadh, a tha 'na fianais air an ni anns am beil iad g'an cleachdadh féin ; Gniomh. xxiv. 14. iv. 20.

'*Sa chùigeamh àite*, Tha fianaisean air a ghairm do fhior luchd aoraidh Dhé, a chionn gu'm beil iad a' toirt fianais an aghaidh an fhiadh-bheathaich, agus aniomlain do rùn-diomhair na h-aindiadhachd ; an aghaidh strìopach Bhabilon, a rinn strìopachas ri rìghrean na talmhuinn, agus a chuir i-féin air mhisg le fuil nan naomh. (Tais. xvii. 2—6.) Tha fianaisean firinneach Chriosd a' toirt fianais chomharraichte an aghaidh uile ghràinealachdan, agus neoghlaine, agus aingidheachd ; an aghaidh a' Phàpa, uachdaranachd, a mbinistearan, a' theagasg, aoradh, a' chreideimh, agus a' dhol air aghaidh gràineil. Tais. xvi. 5. 6

*Anns an t-seathadh àite*, Tha fianaisean air a ghairm do mhuinntir shaorta Chriosd, do-bhrìgh ann am bàsachadh gu'm beil iad a' toirt fianais air a shon-san : oir bàs fhaighinn air son na firinn is fianais bheò sheasmhach i do'n fhìrinn. An tì air sgàth gràidh Chriosd nach gràdhaich anam féin gu bàs, bàsaichidh e 'na fhianais ro ghlòrmhor do Chriosd. (caib. xii. 11.) " Agus cha do ghràdhaich, iad an anmannan féin gu bas ;" agus " ni am fiadhbheathach a dh'eireas as an t-sloc gun iochdar cogadh, 'nan aghaidh, agus bheir e buaidh orra, agus marbhaidh e iad." (caib. xi. 7.) Tha 'n t-ana-criosd ag éirigh 'na fhiadh-bheathach dùbailt, 'na chumhachd riaghlaidh, agus 'na chumhachd eaglaiseil.

*Air tùs.* Na chumhachd riaghlaidh ; mar sin tha e deanamh suas aon fhiadh-bheathach maille ris na

deich rìghribh, (caib. xvii. 12.) Agus is e so am fiadh-bheathach a " ta 'g éirigh suas as an fhairge, aig an robh seachd cinn, agus deich adhaircean, agus air adharcaibh deich crùin, agus air a chinn ainm toibheum. Agus bu choltach am fiadh-bheathach a chunnaic mi ri leopard, agus bha a chasan mar chasan mathghamhna, agus a bheul mar bheul leòghain ; agus thug an dràgon a neart, agus a chathair, agus cumhachd mòr dha." Caib. xiii. 1, 2.

*Anns an dara h-àite*, Anns a' chumhachd eaglaiseil, mar sin tha e deanamh suas fiadh-bheathach eile, a' chléir ; agus is e so am fiadh bheathach sin a dh-éirich as an talamh : tha aige " dà adhairc coltach ri uan, agus labhair e mar dhràgon," rann 11.

A nise tha 'n dà fhiadh-bheathach uabhasach sin ministearan agus luchd-riaghlaidh an ana-criosd, a' marbhadh fianaisean firìnneach Iosa Criosd, agus ri gàirdeachas os-ceann an cnàmhan marbha, agus ga'n deanamh féin subhach, agus a' cur thiodhlacan a dh'ionnsaidh a chéile. (caib. xi. 10.) Och, mar a ni daoine gun ghràs, daoine gun chreideamh, agus daoine gun Chriosd gàirdeachas, ri àmhghar agus ri teanndachd pobuill Dhé ! ag ràdh, c'àite nis' am beill bhur Dia, agus Criosd bhur Rìgh ? Salm xlii. 10.

2. An deigh àm a marbhaidh, tha 'n eaglais maille ris an Uan air Sliabh Shion : " Agus dh'amhairc mi, agus feuch, Uan 'na sheasamh air sliabh Shioin, agus maille ris ceud agus dà fhichead agus ceithir mìle, aig an robh ainm Atharsan sgrìobhta air clàr an eudain ;" (caib. xiv. 1.) ni a tha comharrachadh staid shuidhichte. " Bithidh iadsan a dh'earbas as an Tighearna mar shliabh Shioin, nach caraichear ach a mhaireas gu siorruidh." Salm cxxv. 1.

Ro' àm a' mharbhaidh, tha 'n eaglais ro iosal; ach na's isle fo àm a' mharbhaidh; ach an deigh àm a mharbhaidh tha 'n eaglais ro-ard; tha i ri gàirdeacheas a' dealrachadh, agus ri buaidh-chaithream air Sliabh Shioin. " Agus chan iad mar gu'm b'òran nuadh e an làthair na rìgh-chathrach, agus an làthair nan ceithir bheathach, agus nan seanair; agus cha b'urra' neach sam bith an t-òran sin fhòghlum, ach an ceud agus an dà fhichead agus na ceithir mìle, a shaoradh o'n talamh." (caib. xiv. 3.) Air do'n eaglais fhìrinnich lathaireachd glòrmhor an Uain fhaotainn, agus an t-Uan 'na meadhon; agus buaidh ac' air fhaotainn air an fhiadh-bheathach, tha iad a' deanamh gàirdeachais gu cumhachdach. " Agus chuala mi fuaim chlàrsairean, a' deanamh ciùil le'n clàrsaichibh féin." (rann 2.) Ach cha robh so gus an deigh aiseirigh nam fianaisean agus an uair a tha na fianaisean air éirigh, tha'n eaglais ro-aoibhneach. Tha 'n caibidil so, as am beil mo cheann-teagaisg air a thoirt, a' gabhail a staigh sèa nithibh araid.

*Air tùs,* Cunntas ghràidh mu Iosa Criosd, agus tha e air a chomharrachadh a mach le cosamhlachd, " Agus feuch, Uan 'na sheasamh air sliabh Shioin:" (rann 1.) Agua a deir Eoin Baiste, " Feuch Uan Dé." (Eoin i. 29.) Tha Uan air a ghairm dheth ann an seadh trì-fillte. (1.) A thaobh a neochiontais. (Pead. i. 19.) Tha e air a ràdh ris an sin " Uan gun chron, gun smal." (2.) A thaobh a mhacantais agus fhoighidin: Gniomh. viii. 32.

*Anns an dara h-àite,* Cunntas beothail mu'n eaglais, bean an Uain, agus sin o'n cheud rann gu ruig an seathadh rann.

*Anns an treas àite,* Cunntas glòrmhor mu mhin-

istearan na h-eaglais, Mar a ghoirear nèamh do'n eaglais anns an leabhar so, mar sin goirear ainglean d'a ministearan. " Agus chunnaic mi aingeal eile ag itealaich ann am meadhon nèimhe, aig an robh an soisgeul siorruidh r'a shearmonachadh dhaibh-san a tha 'nan còmhnaidh air an talamh, (rann 6.) " Agus lean aingeal eile, ag ràdh, Thuit, thuit Babilon." (rann 8.) " Agus lean an treas aingeal iad, ag ràdh le guth ard," &c. Rann 9.

*Anns a' cheathramh àite,* An so tha 'n teagasg air a chuir sios, a tha na h-aingil sin a' searmonachadh agus a' cur an céill. Chuir an ceud aingeal an céill saor ghràs Dhé ann an Iosa Criosd gu follaiseach an aghaidh uile innleachdan dhaoine. " Ag radh le guth ard, Biodh eagal Dé oirbh, agus thugaibh glòir dha, oir thainig uair a bhreitheanais: agus deanaibh aoradh dhasan a rinn nêamh, agus talamh, agus an fhairge, agus na taobaraichean uisge" (rann 7.) 'S e sin ri radh, gu'm biodh eagal Dé air daoine, a dh'aon ni, agus gu'n tugadh iad a ghlòir uile dha; gun ni air bith do chreutairibh, gun ni air bith do dh'iomhaighean, gun ni air bith do'n ana-criosd: oir an neach a tha 'g aoradh do'n fhiadh-bheathach, tha e 'g aoradh do'n fhiadh-bheathach agus do'n diabhol, (caib. xiii.) Tha 'n dara aingeal a' cur an céill leir-sgrios Bhabilon, do'n t-saoghal gu léir: ag radh, " Thuit, thuit Babilon, a' chathair mhòr sin, do bhrìgh gu'n tug i air gach uile chinneach òl do dh' fhion féirge a striòpachais:" (rann 8.) Tha 'n treas aingeal a toirt rabhaidh gu cudthromach agus gu dùrachdach do'n mhuinntir sin uile a dhlù-leanas ris an fhiadh-bheathach, a' feuchainn cunnart agus truaighe an ni so: ag ràdh. " Ma ni neach air bith aoradh do'n

fhiadh-bheathach, agus d'a dhealbh, agus ma ghabhas e a chomhara air clàr eudain, no air a làimh, Olaidh esan do dh'fhion féirge Dhé, a tha air a dhortadh gun mheasgadh, ann an cupan fhéirge-san ; agus bithidh e air a phianadh le teine agus pronnusc, am fianais nan aingeal naomh', agus am fianais an Uain." rann 9, 10.

*Ann sa' chùigeamh àite,* Facal milis do shòlas nèamhaidh do naoimh agus do shluagh Dhé : " Agus chuala mi guth o nèamh, ag radh rium, Sgrìobh, Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 'san Tighearn, á so a mach : seadh, a deir an Spiorad, chum gu'm faigh iad fois o'n saothair ; agus leanaidh an oibre iad :" rann 13.

*Anns an t-seathadh àite,* Am breitheanas agus an dioghaltas a bhios air a chur an gniomh air an eaglais-bhréige ; tha 'n Spiorad g'a chumail a mach le cosamhlachd dhùbailt, an dara h-aon le bhi buain, agus an t-aon eile le bhi cnuasach ; agus sin o'n chùigeamh-rann-deug gu ruig deireadh a' chaibidil, Ni Dia mar gu'm b'ann ifrinn a fhrasadh á nèamh air Babilon : tha teine agus pronnusg aige air son a Shodom Spioradail, breitheanas gun tròcair, agus corraich gun truas.

Thig mi nis' a dh'ionnsaidh briathran mo cinn-teagaisg, " Is iad so an dream a tha leantainn, an Uain ge b'e àit an téid e."

Is e 'n ceann-teagaisg so aon do na deagh ainmibh oirdheirc aig a' cheud agus an dà fhichead agus an ceithir mìle, a sheas maille ris an Uan air sliabh Shioin.

Anns na briathra sin tha trì nithibh. (1.) An ni air am beil an labhairt, *Is iad so.* (2.) An gniomh, *A' leantainn.* (3.) An cuspair, An t-Uan ge b'e àit' an téid e.

Smaointicheam so o'na briathraibh, Gur e an gnè agus am fonn milis aig an anam a ta gu firinn each gràsmhor, an "t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e." Ann an laimhseachadh na puing so, foillsichidh mi dhuibh cùig nithibh.

*Air tùs*, Ciod e an t-Uan a leantainn.

*Anns an dara h-àite*, C'arson a tha iad a'leantainn an Uain.

*Anns an treas àite*, An ro-oirdheirceas ann a bhi leantainn an Uain.

*Anns a' cheathramh àite*, Truaighe na h-aiteam nach eil a' leantainn an Uain.

*Anns a' chùigeamh àite*, Mar a dh'fhaodar luchd-leanmhainn an Uain aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich.

*Air tùs*, Se'n t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e, leantainn ann an ceithir nithibh.

1. 'Na àitheantaibh: "Ma's toigh libh mise, coimhidibh m'àitheanta;" (Eoin xiv. 15.) "Is sibhse mo chàirdean-sa, ma ni sibh gach ni a ta mi 'g àithneadh dhuibh;" (caib. xv. 15.) "Is beannaichte iadsan a ni àitheanta-san, chum gu'm bi còir aca air craoibh na beatha." (Tais. xxii. 14.) Och, a mhuinntir ionmhuinn, cha n-urrainn sinn an t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e, na's lugha na leanas sinn e 'na àitheantaibh: "An sin cha ghabh mi nàire," arsa Daibhidh, "an uair a bheir mi spéis do t-àitheantaibh gu léir." (Salm cxix. 6.) Bu chuidhe do Chriosdaidhean uirread thlachd a ghabhail anns na h-àitheantaibh sin a ta sparradh naomhachd, is anns na geallannan sin a ta deanamh sonais cinnteach.

2. 'Na theagasg: "Tha mo chaoirich-sa 'g éisdeachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh iad, agus

leanaidh iad mi :" (Eoin x. 27.) " Agus cha lean iad coigreach, ach teichidh iad uaithe, do bhrìgh nach aithne dhaibh guth choigreach." rann 5.

3. 'Na oibribh freasdail : trid na h-uile àmhghar, na h-uile teanndachd, na h-uile nithe mi-mhisneachail agus doilghiosan ciod air bith iad, ged a b'e slighe na fala i, feumaidh sinn na h-uile ni a thréigsinn chum Chriosd air a cheusadh a leantainn, Criosd air a dhìteadh, ann an ceumaibh fuilteach do fhulangasaibh, ma ghairmeas e sinn chuige : " Seadh, ge do shiubhail mi tro ghleann dorcha sgàile a' bhais, cha bhi eagal uilc orm ; oir a ta thusa maille rium : bheir do shlat agus do lorg comhfhurtachd dhomh ;" (Salm xxiii. 4.) " Oir," arsa Pòl, " a ta mise ullamh cha n-e mhàin gu bhi air mo cheangal, ach eadhon gu bàsachadh ann an Ierusalem air son ainme an Tighearna Iosa." Feumaidh sinn a bhi toileach call na h-uile ni a chur an cunnart air a shonsan ; saorsa, oighreachdan, luchd-dàimh, agus beatha féin. " Thréig sinne na h-uile nithe, agus lean sinn thusa." Mata. xix. 27.

4. 'Na eiseimpleir : " Oir thug mi eiseimpleir dhuibh, chum's mar a rinn mise dhuibh, gu'n deanadh sibhse mar an ceudna :" (Eoin xiii. 15.) Do bhrìgh gu'n d'fhuilig Criosd mar an ceudna air bhur son, a' fàgail eiseimpleir agaibh, chum, gu leanadh sibh a cheumannan :" (1 Pead. ii. 21.) Ionnas mar sin gur e ceumannan Chriosd a' leantainn, esan a gabhail mar eiseimpleir ; feumaidh sinn gluasad anns an spiorad cheudna, anns na ceumanaibh ceudna, agus anns an ùmhlachd cheudna : cha-n fhaod sinn eiseimpleir dhaoine aingidh a leantainn, muinntir a tha 'g imeachd air an t-slighe leathann a tha treòrachadh gu bàs, Eoin viii. 47.

*Anns an dara h-àite,* Gus " an t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e," is e esan a leantainn fìrinneach, gu'n chealgaireachd ; agus gu seasmhach, gu'n chlaonadh air falbh.

1. Gu fìrinneach, gun chealgaireachd ; tha mòran a' leantainn an Uain, mar a ta daoine bochda a' leantainn duine, a mhàin air son déirce ; tha iad a meas tuarasdal na diadhachd os-ceann oibre na diadhachd : " Tha sibh ga m' iarraidh, cha n-ann a chionn gu'm faca sibh na miorbhuilean, ach a chionn gu'n d'ith sibh do na builionnaibh, agus gu'n do shàsaicheadh sibh :" (Eoin vi. 26.) O, a mhuinntir ionmhuinn, tha Dia a' fuathachadh cealgair na's mò na Sodomach ; agus tha ifrinn air a h-ullachadh a dh'aon ghnothach air son chealgairean : Mata. xxiv. 51.

A mhuinntir mo ghràidh, a bhi leantainn an Uain gu h-iomlan, is e an cridhe a bhi socraichte agus suidhichte air son Dhé : " Tha m'anam a' dlù-leantainn riut ;" arsa Daibhidh, (Salm lxiii. 8.) " Agus mar a thogras am fiadh chum nan sruth uisge, mar sin tha m'anam a togairt a't' ionnsaidhse, a Dhé :" (Salm xlii. 1.) Agus tha buaidhean anama ag oibreachadh an deigh Dhé : " Beannaich an Tighearn, O m'anam ! agus moladh gach ni a ta'n taobh a stigh dhiom, ainm naomha-san :" arsa Daibhidh naomha. Salm ciii. 1.

2. Gu seasmhach, gu'n chlaonadh air falbh. Cha n-eil fior chreideach an deigh dha toiseachadh ri leantainn an Uain, gu bràth a sgur a bhi 'ga leantainn-san, ach leanaidh se e ge b'e àit' a théid e : " Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd ? An dean trioblaid, no àmhghar, no geur-leanmhuinn, no gorta, no lomnochduidh, no cunnart, no claidheamh ? Oir

a ta dearbh-bheachd agam, nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaranachda, no cumhachda, no nithe a ta làthair, no nithe a ta ri teachd, no airde, no doimhne, no creutair sam bith eile, comasch air sinne a' sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearn." (Rom. viii. 35—39.) O a mhuinntir ionmhuinn, cha n-eil esan a' leantainn an Uain ge b'e àit' an téid e, a tha leantainn an Uain gu dùrachdach rè tamaill, ach an deigh sin a thréigeas esan, an uair a dh'eireas an stoirm: "Gidheadh cha n-eil freumh aige ann féin, ach fanaidh se rè tamaill: agus an uair a thig trioblaid no geur-leanmhainn air son an fhacail, air ball gheibh e oilbheum:" (Mata xiii. 21.) No esan a ta leantainn an Uain ann an cuid do nithibh, agus am fiadh-bheathach ann an nithibh eile; "Bha eagal an Tighearn orra, agus rinn iad séirbhis d'an deibh féin, a réir gnàtha nan cinneach:" (11. Rìgh xvii. 33.) No an tì a tha leantainn an Tighearn ann an dòigh throm neo-chùramach, agus le gné meagh-bhlàth: (Tais. iii. 15, 16.) "Biodh ioghnadh oirbh, O neamha, mu'n ni so, agus biodh uabhas oirbh: bithibh air bhur trom-bhualadh le h-uamhunn, deir an Tighearn. Oir chuir mo shluagh-sa dà olc an gniomh: thréig iad mise, tobar nan uisgeacha beò; agus chladhaich iad a mach dhaibh féin sluic eadionach, nach cùm uisge:" Ier. ii. 12, 13.

O! cha n-e so a bhi leantainn an Uain; iadsan a ta leantainn an Tighearna gu h-iomlan, tha iad a fantainn anns an Tighearn, agus a dlù-leantain ris an Tighearna, agus a' buanachadh gu seasmhach ann an slighibh Dhé, gu ruig crìoch an laithean a' leantainn an Uain ge b'e àit' an téid e.

(1.) Gu deifireach. (2.) Gu firìnneach. (3.)

Gu neo-roinnte. (4.) Gu h-eudmhor. (5.) Gu h-iriosal. (6.) Gu subhach. (7.) Gu dichiollach. (8.) Gu seasmhach. (9.) Gu dìleas. (10.) Gu h-urramach.

A nis is e so an t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e.

A nise foillsichidh mi dhuibh c'arson a ta creìdich a' leantainn an Uain.

*Air tùs*, Do bhrìgh gu'm beil iad air an saoradh le fuil an Uain: " Air dhuibh fios a bhi agaibh nach do shaoradh sibh le nithibh truaillidh, mar a ta airgiod agus òr, o bhur caithe-beatha diomhain a thugadh dhuibh o bhur sinn-searachd. Ach le fuil luachmhoir Chriosd, mar fhuil uain gun chron, gun smal." 1 Pead. i. 18, 19.

Dh'ìoc e luach air son ar saorsa chum's mar sin gu'm fuasgladh e fiachan ar peacaidh.

" Agus chan iad òran nuadh, ag radh, Is airidh thusa air an leabhar a ghlacadh, agus a sheulachan fhosgladh, do bhrìgh gu'n do mharbhadh thu, agus gu'n do shaor thu sinne do Dhia le t'fhuil féin, as gach uile threibh, agus theangaidh, agus shluagh, agus chinneach." Tais. v. 9.

Tha trì nithe air a ghairm *luachmhor* anns an sgriobtur.

*A' cheud ni*, Tha creideamh air a ghairm luachmhor. 2 Pead. i. 1.

*An dara ni*, Tha na geallannan air an gairm luachmhor. rann 4.

*An treas ni*, Tha fuil Chriosd air a gairm luachmhor. 1 Pead. i. 19.

O! shaor fhuil sin, o shèanar nàimhdaibh.

(1.) O'n t-saoghal; (Galat. i. 4. Tais. xiv. 3.)—(2.) On mhallachadh; (Galat. iii. 13.)—(3.) O'n

pheacadh; Rom. vi. 18—23.—(4.) O'n diabhol; (Eabh. ii. 18. Gniomh. xxvi. 1 ..'—(5.) O ghath a' bhàis; (1 Corint. xv. 56, 57.)—(6.) O ifrinn; na o'n fhéirg a ta ri teachd; 1 Tes. i. 10. Tais. ii. 11.

O! is fuil luachmhor fhuil-san, mharbh fhuil-san ar nàimhdean; choisinn esan le fhuil réite ris an Athair, aonachd maille ris a' Mhac, comh-chomunn maille ris an Spiorad naomh: "Tha sibhse a bha roimhe so fad o làimh, air bhur toirt am fagus trid fala Chriosd:" Eph. ii. 13—16.

*Anns an dara h-àite,* Tha iad a' leantainn an Uain, do bhrigh gu'm beil iad air an ionnlaid ann am fuil an Uain: "Dhasan a ghràdhaich sinn, agus a dh'ionnlaid sinn o ar peacaibh 'na fhuil féin:" (Tais. i. 5.) "Is iad so iadsan a thàinig a h-àmhghar mòr; agus nigh iad an trusgain, agus rinn iad geal iad ann am fuil an Uain;" (Tais. vii. 14.) "Agus glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh;" 1 (Eoin i. 7.) Tha fuil Chriosd a nigheadh air falbh ar peacanna fuilteach; "Seadh, thuirt mi riut, agus thu ann ad' fhuil; mair beò;" (Ees. xvi. 6.) Oir air dhuinn a bhi air ar ceangal ri Criosd, tha ar peacannan air an leagail air-san, agus tha fhìreantachd-san air a cuir umainnne. Is e Criosd a ta tabhairt dhuinn beatha, agus a ta cur usgraichean òirdheirc oirnn, a chòmhdach ar lomnochdaiche, agus g'ar sgeadachachadh le seudan, agus le leugan do dh'òr, mar sin tha sinn a' fàs sgiamhach 'na shealladh: (Isa. lx. i.) "Chum' gu'n cuireadh e 'na làthair féin i 'na h-eaglais ghlòrmhoir, gun smal gun phreasadh no ni air bith d'an leithidibh sin; ach a chum gu'm biodh i naomha, agus neo-lochdach." Eph. v. 27.

*Anns an treas àite*, Tha creidich a' leantainn, an Uain, do bhrigh gum beil iad air eiridh maille ris an Uan: " Uime sin ma dh'éirich sibh maille ri Criosd, iarraibh na nithe a ta shuas, far am beil Criosd 'na shuidhe aig deas làimh Dhé." (Col. iii. 1.) " Air an aobhar sin dh'adhlaiceadh sinn maille ris tre 'n bhaisteadh chum bàis: ionnas mar a thogadh Criosd suas o na mairbh le glòir an Athar mar sin gu gluaiseamaidne mar an ceudna ann an nuadhachd beatha:" (Rom. vi. 4.) Tha gach duine ach an creideach, 'na dhuine " marbh ann an euceartaibh agus ann am peacaibh: (Eph. ii. 1.) Uime sin tha iad air an earalachadh éiridh o na mairbh, (v. 14.) 'S eigin dhaibh éiridh o olc gu math a dheanamh, o inntinn thalmhaidh gu inntinn nèamhaidh: ach a nise tre chreideamh, tha creidich air éiridh o dhorchadas gu solus: " Oir bha sibh uair eigin 'n-ar dorchadas, ach a nise tha sibh 'n-ar solus 'san Tighearn: gluaisibh mar chloinn an t-soluis." (Eph. v. 8.) " Eirich, dealraich; oir thainig do sholus, agus tha glòir an Tighearna air éiridh ort." (Isa. lx. 1.) An uair a dhealraicheas an Tighearna a mach air a phobull ann an seallannan glòrmhor ain féin, tha e g'an gairm air falbh o an ceud staid: an uair a dh'fhoillsich an Tighearn e-féin ann am frithealadh soisgeil, cha robh a phobull ri suidhe na b'fhaide fo neòil dhorcha do dheas-ghnàthachaibh laghail, ach gus an t-Uan a leantainn ge b'e àit' an téid e.

*Anns a' cheathramh àite*, Tha iad a' leantainn an Uain, do bhrigh gu'm beil iad air an soillseachadh leis an Uan. " Oir, is e Dia thuirt ris an t-solus soillseachadh á dorchadas, a dhealraich ann ar cridhibh-ne, a thoirt soluis, eòlais, glòire Dhé, ann an

gnùis Iosa Criosd," (2 Cor. iv. 6.) Ach air bhi dhuinne uile le aghaidh gun fhalach, ag amharc mar ann an sgàthan air glòir an Tighearna, tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-iomhaigh ceudna, o ghlòir gu glòir, mar le Spiorad an Tighearna." (2 Cor. iii. 18.) "Seadh, gun amharus agus measam na h-uile nithe 'nan calldach, air son ro-òirdheirceis eolais Iosa Criosd mo Thighearna." (Phil. iii. 8.) Tha eòlas diadhaidh agus nèamhaidh a' toirt dhaoine dlù do Dhiá, tha e toirt do dhuine an sealladh is soilleire agus is iomlaine air Dia; agus mar is dlùithe tha duine air bith a teachd do Dhia, is ann is soilleire an taisbeanadh a ta aige air Dia, agus is ann is mò tha do chomh-chomuinn aige maille ri Dia.

Is e n t-aobhar nach eil muinntir eile a' leantainn an Uain, do bhrìgh nach eil iad a' faicinn luach an Uain, agus an t-olc a th'ann daibh-san a bhios as easbhuidh. Air d'an "tuigse a bhi air a dorchachadh, air dhaibh bhi 'nan coimhich do bheatha Dhé, thaobh an aineolais a ta annta, tre chruas an cridhe." Eph. iv. 18.

Far am beil brat air a thilgeil roimh shùilean an eòlais, tha bacadh air a chur roimh làmhan a' cleachdaidh. Cha n-eil fhios aig duine aineolach ciod a tha e deanamh, is ni mò a tha fios aige c'àite am beil e dol; cha n-eil e deanamh ni sam bith ach ga mhilleadh féin le bhi deanamh. Cha n-eil daoine feòlmhor a' faicinn luachmhorachd no ionmhuinneachd ann an Criosd: O! se their iad, "Ciod e fear do ghràidh-sa thar fear gràidh eile?" (Dàn. v. 9.) "Na'm b'aithne dhut tiodhlacadh Dhé, agus cò e a ta 'g ràdh riut, Thoir dhomh deoch, dh'iarradh tu air-san, agus bheireadh e uisge beò dhut:" (Eoin iv. 10.) Tha Criosd a' dol gu'n iarraidh

chum an t-saoghail, do bhrigh gu'm beil e dol gu'n aire a bhi air a thoirt dha leis an t-saoghal: " Ach cha ghabh an duine nadurra ri nithibh Spioraid Dé: oir is amaideachd leis iad; agus cha n-eil e'n comas da eòlas a ghabhail orra, do bhrìgh gur ann air mhodh spioradàil a thuigear iad:" (1 Cor. ii. 14.) Ach a nis' air do chreidich a bhi air an soillseachadh le Spiorad Dé, agus le facal Dé, tha iad a' faicinn ciod an ni a bha iad ro' àm dhaibh creidsinn, agus ciod a ta iad tre chreideamh, agus ciod a bhitheas iad tre chreideamh, an deigh dhaibh an saoghal so fhàgail; tha iad a' faicinn Chriosd a bhi uile luachmhor 'na òrduigibh, luachmhor anns na nithibh a ta e foillseachadh, luachmhor 'na ghràsaibh, luachmhor 'na thiodhlacaibh, luachmhor 'na gheallannaibh, luachmhor 'na bhuill, luachmhor 'na mhinistearaibh, agus luachmhor ann féin. Air an aobhar sin cha n-urrainn creidich gun esan a ghràdhachadh, agus a leantainn.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha iad a' leantainn an Uain, do bhrìgh gur toigh leo an t-Uan: " Gu robh gràs maille riusan uile a ta gràdhachadh ar Tighearna Iosa Criosd ann an treibhdhireas." (Eph. vi. 24.) Tha iad ga ghràdhachadh-san leis an tombas a's airde do ghràdh: " Cò th'agam anns na nèamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha n-eil neach air thalamh air am beil mo dhéigh; (Salm. lxxiii. 25.) Tha *Céile* Chriosd ag amharc ciod e i féin, nach eil i mòr na's leòir air son esan a thoirt an aire d'i, agus air an ni a ta i deanamh, nach eil e math na's leòir air son esan a ghabhail ris: " Na biodh umhail agaibh ged' tha mi dorcha, a chionn gu'n d'amhairc a' ghrian orm: bha mic mo mhàthar am féirg rium, rinn iad fear-coimhid nam fion lios

diom, am fion lios bu leam féin cha do choimhid mi :" (Dàn i. 6.) Cha n-eil an eaglais uair sam bith na's àillidh no an uair a ta i toirt breth oirre féin a bhi ro-mhi-mhaiseach ; cha n-eil i uair sam bith na's sona, no 'nuair a ta i ga meas féin ro-thruagh ; cha n-eil i uair sam bith na's naomha, no 'nuair a ta i ga meas féin ro-thruaillidh ; cha n-eil i uair sam bith na's beairtaiche, no 'nuair a ta i 'ga faicinn féin a bhi ni's bochda na'n neach is ro bhochda.

Tha fior chreidich a' gràdhachadh Chriosd na s mò no tha iad g'an gràdhachadh féin ; " Cha do ghràdhaich iad an anma féin gu bàs. (Tais. xii. 11.) Tha Criosd na's luachmhoire dhaibh no an anmannan ; chuir iad an suarachas, dhi-measaich, seadh, chuir iad an neo-shuim am fior bheatha, an uair a sheas iad làimh ri Criosd agus r'a ghlòir, agus roghnaich iad na b'u luaithe an truaighe bu mhò fhulang na gu'n cailleadh esan an tomhas bu lugha d'a urram. Thug gràdh Chriosd air na naoimh agus air na fiannisean uile bhuill an cuirp a thoirt suas, do na h-innealan borb' agus an-iochdmhor aig luchd-geur-leanmhainn fuileachdach ; an dromannan gu bhi air an sgiùrsadh, an sùilean gu bhi air an cur a mach, an teangannan gu bhi air an gearradh a mach as am beòil. (Eabh. xi. 36.) O ! cia laidir a ghràdhaich iad sin ! Is e an tomhas air Criosd a' ghràdhachadh, gu a ghràdhachadh gu'n tomhas. " Cò a sgaras sinn o ghràdh Chriosd ? Cha dean trioblaid e, cha dean geur-leanmhuinn e, cha dean gorta agus lomnochduiche e, cha dean cunnart agus claidheamh e : oir a ta dearbh-bheachd agam, nach bi bàs, no beatha, no aingil, no uachdaran-achda, no cumhachda, no nithe a ta làthair, no nithe

a ta ri teachd, no àirde, no doimhne, no creutair sam bith eile, comasach air sinne sgaradh o ghràdh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearn." Rom. viii. 35—39.

*Anns an t-seathadh àite,* Tha iad a' leantainn an Uain, do bhrigh gu'm beil iad pòsda ris an Uan. "Pillibh, O chlann chul-sleamhnach, deir an Tighearnn, oir tha mi pòsda ruibh." (Ier iii. 14.) "Thig an so, nochdaidh mise dhut a' bhean nuadh-phòsda, bean an Uain." (Tais. xxi. 9.) "Is leamsa mo ghràdh agus is leis-san mise." (Dàn. ii. 16.) An so foillsichidh mi dhuibh dà ni.

1. Cia mar a ta Criosd a teachd gu bhi leinne.

2. Cia mar a ta sinne teachd gu bhi le Criosd.

1. Tha Criosd a' teachd gu bhi leinne, le saorthabhartas agus tiodhlaic an Athair: "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n tug e aonghin Mhic fein :" Eoin iii. 16.

2. Thug Criosd e-féin gu saor dhuinne, ionnas mar sin gur leinne e le thoil féin. Thug e mar gu'm b'ann e-féin thairis dhuinne, "Ghràdhaich Criosd mi, agus thug se e féin air mo shon:" ars an t-Abstol, Gal. ii. 20.

3. Thug Criosd e-féin thairis d'a eaglais le pòsadh, agus uime sin goirear dh'i "a bhan-righinnsan, a chéile-san, a bhean-nuadh-phòsda-san, a bhean-san," (Salm xlv. 9.) Ged nach robh ni sam bith againne gu thoirt d'a ionnsaidh-san, ach bochduinn, nàire, doilghios, agus truaighe, gidheadh ghabh e sinn, agus ghràdhaich e sinn, agus phòs e sinn.

4. Is leinne Criosd, le bhi comh-pairteachadh a Spioraid féin ruinne.

2. Is le Criosd na naoimh air ceithir dòighibh.

1. Le còir tabhairt an Athar: "Uime sin biodh fios gu cinnteach aig tigh Israeil uile, gu'n d'rinn Dia 'na Thighearn agus 'na Chriosd an t-Iosa so féin, a cheus sibhse:" "Agus chuir e na h-uile nithe fo a chasaibh, agus thug se e gu bhi 'na cheann os-ceann nan uile nithe do'n eaglais:" (Gniomh. ii. 36; Eph. i. 22.) "Agus a rithist," deir Criosd, "Feuch mise, agus a' chlann a thug Dia dhomh; bu leatsa iad, agus thug thu dhomhsa iad;" (Eoin xvii. 6.) Thug Dia an t-Athair sinne do Dhia am Mac, chum's gu'n saoradh e sinn; agus thug Dia am Mac sinne do Dhia an t-Athair, chum's gu'n naombaicheadh e sinn, agus gu'n coimhideadh e sinn o'n olc a ta anns an t-saoghal: rann 17.

2. Is le Criosd sinn le roghainn: "Cha sibhse a thagh mise, ach is mise a thagh sibhse:" "Mar an ceudna tha e air a ràdh gu'm beil na naoimh air an taghadh ann an Criosd, (Eph. i. 4.) Agus tha ginealach taghta air a ghairm dhiù (1 Ped. ii. 9.) air an taghadh agus dìleas." Tais. xvii. 14.

3. Is le Criosd na naoimh a thaobh 's gun cheannaich e iad: bha sinne ann an làmhaibh ar nàimhdean, agus fo 'n cumhachd, agus cha b'urrainn duinn sinn féin a shaoradh o dhaors' an lagha, o dhaors' a' pheacaidh, o dhaorsa Shàtain, o'n bhàs na o ifrinn: uime sin thuirt an t-abstol, "Cheannachadh le luach sibh," 1 Cor vi. 20.

4. Is le Criosd sinn tre cheangal agus coimhcheangail: "Thionnsgain mi ann an comhcheangal riut," ars' an Tighearn Dia, "agus bu leamsa thu:" (Esec. xvi. 8.) Is e sin, rinn mi coimhcheangal naomha do shuidheachadh riut, gu'n gabhainn thu gu bhi a'd' shluagh dhomh. Ionnas mar sin nach eil e 'na iongantas idir ged a tha creidich a' lean-

tainn an Uain ge b'e àit' an téid e; tha iad pòsda ris-an, 's esan an ceann agus am fear-pòsda.

*Anns an t-seachdamh àite*, Tha iad a' leantainn an Uain do bhrigh gu'm beil Spiorad an Uain aca: "A nise fhuair sinne, cha n-e spiorad an t-saoghail, ach an Spiorad a ta o Dhia; chum gu'm biodh fios nan nithe sin againn a thugadh dhuinn gu saor o Dhia;" "ach tha inntinn Chriosd againne." (1 Cor. ii. 11—19.) "Agus le so is aithne dhuinn gu'm beil esan a' fuireach annainn, o'n Spiorad a thug e dhuinn. A nise mur eil Spiorad Chriosd aig neach cha bhuin e dha." An spiorad a tha 'n Tighearn Iosa a toirt do chreidich, is spiorad seulachaidh e, is spiorad beothachaidh e, is spiorad soillseachaidh e, is spiorad treòrachaidh e; tha e a' treòrachadh o na h-uile olc gus na h-uile math: agus tha uile luchd-leanmhuinn an Uain ann an Spiorad an Uain: agus uime sin, tha iad ag ùrnaigh anns an spiorad, agus maille ris an spiorad, agus tre an spiorad, agus air son tuilleadh do'n Spiorad; iadsan aig am beil so cha-n fheum iad leabhar gu ùrnuigh leis. A nise tha Spiorad an Uain aig na h-uile fior chreideach; air an aobhar sin, tha iad a' leantainn an Uain ge b'e àit' an téid e.

*Anns an ochdamh àite*, Tha creidich a' leantainn an Uain, do bhrìgh gur ann o'n Uan a ta an uile shochairean a' teachd; tha iad uile "'nan rìghrean agus 'nan sagartan:" (Tais. i. 6; v. 10.) "Agus 'nan cloinn agus 'nan oighreachan:" "Feuchaibh ciod a ghnè gràidh a thug an t-Athair dhuinne, gu'n goirte clann Dè dhinn! Agus ma's clann, is òighreachan; òighreachan air Dia, agus comh-òighreachan maille ri Criosd:" 1 Eoin iii. 1; viii. 16, 17.

Ged nach eil crùn aig creidich anns a' bheatha

so, gidheadh tha iad 'nan oighreachan air crùn na beatha a ta ri teachd : tha Dia a' cur an urram is mò air a phobull féin ; " Is fearr am firean na a choimhearsnach :" (Gnà. xii. 26.) Thug e dhaibh gràs gu saibhir, agus glòir gu saibhir, agus na h-uile nithe gu saibhir r'am mealtainn. 1 Tim. vi. 17.

Gabh duine a ta mach á Criosd, agus cha n-eil ni air bith dheth so uile aige. " Gu robh sibh san àm sin as eugmhais Chriosd, 'nar coimhich do chomh-fhlaitheachd Israeil, agus 'nar coigrich do chomh-cheanglaibh a' gheallaidh, as eugmhais dòchais, agus gun Dhia anns an t-saoghal :" (Eph. ii. 12.) Seadh, tha e "doruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd." Tais. iii. 17.

O ! is e so staid gach neach a ta as eugmhais gràis, as eugmhais creideamh, agus as eugmhais Chriosd. Ach a nis', ge b'e air bith cho bochd 'sa ta creideach ann an sùilibh an t-saoghail, tha e beartach ann an sealladh Dhé : " Oir is leis an na h-uile nithe ; agus sealbhaichidh e na h-uile nithe :" (1 Cor. iii. 21—24. Tais. xxi. 7.) " Sealbhaichidh an tì a bheir buaidh na h-uile nithe mar òighre." Ach cia mar a tha e tachairt, gu'm beil na h-uirread aig a' chreideach, agus cho beag aig na h-uile neach eile ? Tha e aige uile o Chriosd : " As a làn-san fhuair sinne uile, agus gràs air son gràis." (Eoin i. 16.) Uime sin tha creidich ri glòir ann an Criosd, do bhrìgh gu'm beil an uile ghlòir aca tre Chriosd agus o Chriosd. (1 Cor. i. 31.) Tha na's leòir aige ri uaill a dheanamh ann, aig am beil Criosd gu glòir a dheanamh ann. A nise cha n-urrainn creidich gun chumail dluth ris-an, agus a leantainn-san, do bhrìgh gu'm beil an uile nithe math a' teachd trid-san.

*Anns an naoitheamh àite*, Tha iad a' leantainn an Uain, do bhrìgh gu'm beil an ainmeannan sgrìobhta ann an leabhar an Uain : " Agus ni iadsan uile a tha 'nan còmhnaidh air an talamh aoradh dha, aig nach eil an ainmeanna sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain, a mharbhadh, o thoiseach an t-saoghail. Agus cha téid air chor sam bith a steach innte ni air bith a shalaicheas, no a dh'oibricheas gràinealachd, no a ni breug : ach iadsan a mhàin a tha sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain :" (Tais. xiii. 8 ; xxi. 27.) Bithidh a' chuid eile uile do luchd-aoraidh an fhiadh-bheathaich, agus na h-uile ana-creideach, air an tilgeadh do'n loch a ta losgadh agus a' lasadh gu siorruidh. (Tais. xix. 20.) Tha mòran ann a tha leantainn an fhiadh-bheathaich, ag aoradh do'n fhiadh-bheathach, agus a' gabhail iongantas do'n fhiadh-bheathach ; (Tais. xiii. 3—16.) Ach, ciod e iadsan, am beil iad lionmhor aig am beil an ainmeannan sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain ? Cha n-eil, cha n-eil ;— " Am fiadh-bheathach a chunnaic tu, bha e, agus cha n-eil e ann ; agus éiridh e suas á slochd an dubh-aigean, agus théid e am mugha agus gabhaidh luchd-àiteachaidh na talmhuinn, aig nach eil an ainmeannan sgrìobhta ann an leabhar na beatha iongantas." (Tais. xvii. 8.) Ionnus mar sin gum beil sibh a' faicinn ciod iad a' chuideachd mhallaichte sin a tha leantainn Bhabilon, is iad an samhail sin iad aig nach eil an ainmeannan sgrìobhta ann an leabhar na beatha. Ach iadsan aig am bei ainm an Athar sgrìobhta ann an clàr an eudainn, agus an ainmeanna sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain, tha iad a' leantainn an Uain ge b'e àit' an téid e. " Agus tha 'n dream a tha maille ris, air

an gairm, agus air an taghadh, agus dìleas." Tais. xvii. 14.

*Anns an deicheamh àite, agus 'san àite mu dheireadh*, Tha muinntir luachmhor a' leantainn an Uain, do bhrìgh gu'm bi iad gu siorruidh maille ris an Uan: An deigh sin sinne a bhios beò agus a dh'fhàgar, togar suas sinn maille riu-san anns na neulaibh, an codhail an Tighearna 'san athar: agus mar sin bithidh sinn gu siorruidh maille ris an Tighearn. Uime sin thugaibh comhfhurtachd d'a chéile leis na briathraibh so." (1 Tes. iv. 17, 18.) " Uime sin tha iad an làthair rìgh-chaithreach Dhé, agus a' deanamh aoraidh dha a là agus a dh'òidhche 'na theampull: agus gabhaidh an tì a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair còmhnuidh 'nam measg. Cha bhi acras orra tuilleadh, no tart ni's mò; cha mhò a thuiteas a' ghrian orra, no teas air bith. Oir beathaichidh an t-Uan a tha am meadhon na rìgh-chathrach iad, agus treòraichidh e iad gu tobraichibh do dh'uisge na beatha, agus tiormaichidh Dia gach deur o'n sùilibh." (Tais. vii. 15—17.) Ge b'e air bith cho trioblaideach 'sa tha toiseach an duine naoimhe, tha a chrìoch aoibhneach. An uair a mhuthas creidich an talamh air son nèimh, cha n-eil iad a' call an sonais, ach a' deanamh an sonais iomlan. " Athair is àill leam an dream a thug thu dhomh, gu'm bi iad maille rium, far am beil mi; chum's gu'm faic iad mo ghlòir a thug thu dhomh: oir ghràdhaich thusa mi mu'n do leagadh bunaite an domhain." Cha n-e mhàin maille riumsa gu siorruidh, ach maille ri'm naomhaibh, maille ri'm ainglibh, agus maille ri'm Athair, agus maille riusan uile a ta maille riumsa.

Tha bhi maille ri Dia agus ri Criosd gu siorruidh,

a filleadh, a steach na seachd nithe sin. (1.) Lathaireachd Dhé. (2.) An aonachd shona ri Dia. (3.) An sealladh beannaichte air, Dia. (4.) An chomh-chomun glòrmhor maille ri Dia. (5.) An sonas ann a bhi sealbhachadh Dhé. (6.) An fhois a bhitheas aig na naoimh ann an Dia. (7.) An sonas ann a bhi g'am mealtainn féin ann an Dia.

O! cia do-chur an céill glòir nèimh! O cia neo-chrìochnach glòrmhor a ta 'n t-Uan! A nise tha fior chreidich a' leantainn an Uain ge b'e àit an téid e, do bhrigh gu'm bi iad gu siorruidh maille ris an Uan, ann an iomlanachd do ghlòir, agus ann an sonas gun chrìoch: (Rom. viii. 17, 18.) Mar so dh'fheuch mi dhuibh c'arson a ta credich a' leantainn an Uain. A nise feuchaidh mi dhuibh òirdheirceas a bhi leantainn an Uain.

Is e'n ceud òirdheirceas, Iadsan a tha leantainn an Uain tha làthaireachd an Uain aca maille riu. Bha aige a' cheud agus an dà fhichead agus na ceithir mìle a sheas air sliabh Shioin, an t-Uan maille riu. " Tha Dia 'na meadhon; cha ghluaisear i: cuidichidh Dia leatha gu moch air mhadainn; tha Dia nan slògh leinn; is e Dia Iacoib a's dideann duinn :" (Salm xlvi. 5, 7.) Tha Dia ann am meadhon eaglais féin, cha n-e mhàin gu amharc oirre, ach ga cumail suas; ged fhaod nàimhdean na h-eaglais a bhi 'nan tonnaibh gu luasgadh, gidheadh cha bhi iad gu bràth 'nan creagan gu sgoltadh; do bhrìgh gu'm beil Dia 'na meadhon, uime sin cha tabhair geatan ifrinn buaidh oirre. Is e so an ni a neartaich agus a thug comhfhurtachd do Dhaibhidh: " Seadh, ge do shiubhail mi tre ghleann sgàile a' bhàis, cha bhi eagal uilc orm; oir a ta thusa

maille rium: bheir do shlat agus do lorg comhfhurtachd dhomh." (Salm xxiii. 4.) "An uair a shiubhlas tu trid nan uisgeachan, bithidh mise maille riut; agus trid nan aibhnichean, cha tig iad tharad; an uair a dh'imicheas tu tre 'n teine, cha loisgear thu, agus cha dean an lasair gréim ort:" (Isa. xliii. 2.) O! iadsan a tha leantainn an Uain, seasaidh iad air son an Uain, agus bithidh làthaireachd an Uain aca, a làthaireachd ghlòrmhor, a làthaireachd ghràsmhor, a làthaireachd shòlasach, a làthaireachd thearmuinn, a làthaireachd naomhachaidh.

Is e'n dara òirdheirceas, Gu'm bi eòlas acasan a ta leantainn an Uain, air inntinn an Uain: "Thugadh dhuibhse eòlas a bhi agaibh air rùndiomhair rìoghachd nèimhe, ach dhaibh-san cha'n eil so air a thabhairt. Ach is beannaichte bhur-sùilean-sa; oir a ta iad a' faicinn, agus bhur cluasan, oir a ta iad a' cluinntinn." (Mata xiii. 11—16.) "A so suas cha ghòir mi seirbhisich dhibh; oir cha-n aithne do'n t-seirbhiseach ciod tha a Thighearn a' deanamh: ach ghoir mi càirdean dhibh; oir na h-uile nithe a chuala mi o m'Athair, thug mi fios duibhse orra:" (Eoin xv. 15.) Tha Iosa Criosd a tha 'na laidhe ann an uchd an Athair a' foillseachadh agus a' fosgladh cridhe Athar do chreidich: is aithne dhaibh a nithe diomhair, inntinn-san, a chomhairle, agus a thoil, agus cha n-aithne do neach e ach dhaibh-san. "Bheiream buideachas dhut, o Athair, a Thighearna nèimhe agus na talmhuinn, air son gu d'fhalaich thu na nithe sin o dhaoinibh eagnaidh agus tuigseach, agus gu d'fhoillsich thu iad do leanabaibh;" (Mata xi.

25.) Ach iadsan a tha gluasad maille ri Dia, 's aithne dhaibh mòran do dh'inntinn Dhé, agus do rùn-diomhair an t-soisgeil.

Is e'n treas òirdheirceas, Ann a bhi leantainn an Uain ; Gu'm faod iadsan a ta leantainn an Uain teachd le dànachd a dh'ionnsaidh an Uain : " Thigeamaid uime sin le dànachd gu rìgh-chathair nan gràs, chum gu'm faigh sinn tròcair, agus gu'n amais sinn air gràs chum cobhair ann an àm feuma :" (Eabh. iv. 16.) An t-anam aig am beil còir ann an Criosd, faodaidh e teachd le dànachd a dh'ionnsaidh Chriosd, agus labhairt le dànachd ris-an, agus ri Athair, air son tròcair sam bith air am beil feum aige : faodaidh e dol a' dh'ionnsaidh rìgh-chathair nan gràs air son gràis, agus a chridhe fhosgladh ri Dia, mar a ni caraid ri caraid eile. O ! ciod an t-saorsa a th' aig creidich ! O ! ciod an t-sochair a th' acasan, gu' m faod iad dol a dh'ionnsaidh Dhé le dànachd naomha ! tha daoine aingidh uaibhreach na talmhuinn cho ard is nach faod na naoimh bhochd teachd le dànachd agus gu saor d'an ionnsaidh ; ach faodaidh iad teachd le dànachd agus gu saor a dh'ionnsaidh an Tighearn an Dia. " Thigibh a m'ionnsaidhse, sibhse uile a ta ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh : Mata xi. 28.

Is e'n ceathramh oirdheirceas, Gu'm bi uile uireasbhuidh na dream a ta leantainn an Uain, air an leasachadh leis an Uan : " Ach leasaichidh mo Dhia-sa bhur n-uireasbhuidh uile, a réir a shaibhreis ann an glòir, tre Iosa Criosd :" (Phil. iv. 19.) Iadsan a ta leantainn an Uain, cha bhi ni math air bith a dhìth orra : " Bhiodh eagal an Tighearna oirbh, a naoimh-san ; oir cha bhi dìth air a luchd-

eagail-san. Bithidh easbhuidh air na leòghanaibh òga, agus bithidh acras orra: ach orrasan a dh'iarras an Tighearna, cha bhi math air bith a dhìth:" (Salm xxxiv. 9, 10.) Is e'n Tighearna mo bhuachaille; cha bhi mi ann an dìth." Gabh tlachd anns an Tighearn, agus bheir e dhut iarrtas do chridhe:" (Salm xxiii. 1; xxxvii. 4.) An neach aig am beil am math sònraichte cha bhi aon ni math a dhìth air. "Ge b'e neach a dh'òlas do'n uisge a bheir mise dha, cha bhi tart gu bràth air;" (Eoin vi. 35.) O! cò nach leanadh agus nach creideadh anns an Uan! Is sona iadsan uile a ta gràdhachadh an Uain.

Is e'n cùigeamh òirdheirceas, Iadsan a ta leantainn an Uain, roinnidh iad maille ris an Uan.

*Air tùs*, 'Na nàdur diadhaidh: "Trid an tugadh dhuinn geallannan ro mhòr agus luachmhor, chum tridsan gu'm biodh sibhse air bhur deanamh 'n'ur luchd-comhpairt do nàdur na diadhachd, air dhuibh dol as o'n truaillidheachd a ta anns an t-saoghal trid ana-mhiann." (2 Pead. i. 4.) Is e sin, do na buaidhean diadhaidh leis am beil sinn air ar deanamh còltach ri Dia, ann an gliocas, ann "am fireantachd, agus ann am fior-naomhachd." Ephs. iv. 24. Eoin. iv. 24.

*Anns an dara h-àite*, Na bhuaidh-san: tha na naoimh bhochda a roinn maille ri Criosd 'na uile bhuaidh-laraichean ard agus urramach: (1 Cor. xv. 55.) Thar an t-saoghal uile, thar a bhàis, thar ifrinn, agus thar fulangasaibh: "Anns na nithibh sin uile tha sin a' toirt tuilleadh agus buaidh, trid-san a ghràdhaich sinn." Rom. viii. 37.

*Anns an treas àite*, Tha iad a roinn maille ri Criosd na ghràsan: "As a làn-san fhuair sinne

uile, agus gràs air son gràis :" (Eoin i. 16.) Mar a ta leanabh a' faighinn ball air son buill *mar th'aig an duine*, mar a ta 'm pàipeir a faighinn o'n chlò bhualadh litir air son litreach, mar a ta chéir a' faighinn o'n t-seula dealbh air son deilbh, amhuil a ta 'n sgàthan a' faighinn o'n iomhaigh aghaidh air son aghaidh, mar sin a ta creidich a' faighinn o Chriosd gràs air son gràis, is e sin, air son gach gràs a ta anns an Uan, tha 'n gràs ceudna anns na naomhaibh ann an cuid do thomhas.

*Anns a' cheathramh àite*, Tha creidich a' roinn maille ri Criosd na ainmeannan glòrmhor, tha Mac air a ghairm dheth, mar sin tha iadsan ; Rìgh mar sin tha iadsan ; Sagairt mar sin tha iadsan ; Oighre, mar sin tha iadsan ; Rom. viii. 16, 17. Tais. i. 6.

*Anns a' chùigeamh àite*, Tha iad a roinn maille ri Criosd 'na ghlòir :" "Tha mi dol a dh'ullachadh àite dhuibh. Agus ma théid mi agus gu'n ullaich mi àite dhuibh, thig mi ris, agus gabhaidh mi sibh a m' ionnsaidh féin, chum far am beil mise, gu'm bi sibhse mar ceudna." "Agus thug mise dhaibh-san a' ghlòir a thug thusa dhomhsa, chum's gu'm bi iad 'nan aon, mar a ta sinne 'n-ar n'aon :" (Eoin xiv. 2, 3 ; xvii. 22.) "Tha mo chaoirich-sa ag éisdeachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh iad, agus leanaidh iad mi : Agus bheir mi a bheatha mhaireannach dhaibh." (Eoin x. 27, 28.) O! an so tha òirdheirceas a bhi leantainn an Uain, iadsan a tha 'ga leantainn-san ; roinnidh iad maille ris.

Is e'n seathadh òirdheirceas a bhi leantainn an Uain : Iadsan a ta leantainn an Uain, bithidh iad air an dion leis an Uan, "Cha do leig e le duine sam bith eucoir a dheanamh orra, agus smachdaich e rìghrean-air an son : Ag ràdh, Na beanaibh ri'm

dhaoinibh ùngta agus air m'fhaidhibh na deanaibh cron ;" ni is iad a naomhaibh-san. (Salm cv. 14, 15.) "Agus cò e a ni olc oirbh, ma bhios sibh 'n'ur luchd-leanmhuinn air an Tì sin a ta math. Ach eadhon ma dh'fhuilingeas sibh air sgàth fireantachd, is sona sibh: agus na biodh fiamh an eagail-san oirbh, agus na bithibh mi-shuaimhneach :" (1 Ped. iii. 13, 14.) "Na biodh eagal ort, oir tha mise maille riut ; na biodh geilt ort, oir is mise do Dhia ; neartaichidh mi thu, seadh cuidichidh mi thu, seadh cumaidh mi suas thu le deas-làimh m'fhìreantachd :' (Isa. xli. 10.) "An di-chùimhnich màthair a leanabh-cìche, gun iochd a dheanamh air mac a cùim ?" Faodaidh eadhon iadsan di-chùimhneachadh, ach cha di-chùimhnich mis' thusa." (Isa. xlix. 15.) Cò is urrainn, olc a dheanamh air duine ma tha Dia maille ris agus air a shon ? An neach aig am beil gràdh Dhé, cha ruig e leas cùram a bhi air air son fearg duine. Tha gràdh Dhé aig fior chreideach, gràdh Chriosd, gràdh ainglean matha, gràdh dhaoine matha, agus gràdh na h-uile neach is fiù an gràdh ac' a bhi aig neach. Dionadh Dia daoine 'na shlighe féin, ach cha dion e neach air bith as a shlighe : an uair a tha daoine a' teachd a làthair air son Dhé, tha Dia a' teachd a làthair air son dhaoine : tha e math dhaibh ann an àmhghar, agus tha e deanamh math dhaibh le h-àmhghar.

Is e'n seachdamh òirdheirceas, Iadsan a ta leantainn an Uain cha mhothaich iad fearg an Uain : An tì a bheir bhuaidh, cha chiùrrar leis an dara bàs e :" (Tais. ii. 14.) "Agus gu feitheamh r'a Mhac o nèamh, a thog e suas o na mairbh, eadhon Iosa a shaor sinne o'n fhéirg a ta ri teachd :" (1 Tes. i. 10.) "Air an aobhar sin cha n-eil a nise

dìteadh sam bith do'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd, a tha gluasad ni h-ann a réir na feòla, ach a réir an Spioraid:" (Rom. viii. 1.) O cia brònach cor na dream sin a tha caitheadh am beatha agus a bàsachadh as eugmhais Chriosd! Tha iad air an cur do dh'ifrinn. "Cuirear na h-aingidh gu h-ifrinn, na cinnich uile nach cùimhnich Dia." (Salm ix. 17.) "Muinntir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o làthair an Tighearna agus o ghlòir a chumhachd." (2 Tes. i. 9.) Mothaichidh agus fuiligidh, iad fearg an Uain, do bhrìgh gu'n d'rinn iad di-meas air firinn an Uain: "A chionn gu'n do ghairm mi, agus gu'n do dhiùlt sibhse, gu'n do shìn mi mach mo làmh, agus nach tug duine sam bith an aire. Ach gu'n do chuir sibh an neo-brìgh m'uile chomhairle, agus nach b'àill leibh a bheag do m'achmhasan; Ni mise mar an ceudna gàire ri'r sgrios-sa; ni mi fanoid 'nuair a thig bhur n-eagal; 'Nuair a thig bhur n-eagal mar fhàsachadh, agus a thig bhur léir-sgrios oirbh mar iom-ghaoith; 'nuair a thig teinn agus cràdh-cridhe oirbh. An sin gairmidh iad orm-sa, ach cha fhreagair mi; iarraidh iad mi gu moch, ach cha'n fhaigh iad mi:" (Gnà. i. 24—29.) Am beil sibh a' cluintinn so a pheacachaibh, agus a' bàsachadh ann bhur peacannan? Bithibh cinnteach nach nochd ifrinn tròcair sam bith dhuibh. A nise cha mhothaich agus cha'n fhuilig an creideach ni sam bith dheth so, tha e ann an cŏr agus ann an staid shona.

Is e'n t-ochdamh òrdheirceas, Iadsan a ta leanntainn an Uain riaghlaidh iad maille ris an Uan: Agus is e so òirdheirceas eile ann a bhi leantainn an Uain. Tha fior chreidich a nis' a' riaghladh thar na creutairean, thar uabhar agus mòrchuis an

t-saoghail, thar na h-uile spiorad, thar peacadh, thar cogaisean dhaoine aingidh, agus thar fulangasaibh ; ach a bharr air a so uile, riaghlaidh iad maille ri Criosd, agus thar an dream sin a ta nis a' riaghladh thairis orrasan :" "Agus rìoghaichidh sinn air an talamh." "Agus bha iad beò, agus rìoghaich iad maille ri Criosd rê mhìle bliadhna :" (Tais. v. 10; xx. 4.) Agus mar a tha na daoine aingidh a' saltairt sios nan naomh fo 'n casan a nise mar sin saltraidh na naoimh sios na h-aingidh fo 'n casan an sin. "Agus saltraidh sibh sìos na h-aingidh : oir bidh iad mar luaithre fo bhonnaibh 'ur cos, anns an là san dean mise so, deir Tighearna nan sluagh :" (Mal. iv. 3.) Gheall an Tighearna gu'n sealbhaich na daoine macanta an talamh mar òighreachd. Nach eil an sgriobturan ag radh. Gu'n tachair "Anns na laithibh deireannach gu'm bi sliabh tighe an Tighearna air a dhaingneachadh air mullach nan sléibhtean ; agus ardaichear e os-ceann nam beann." (Isa. ii. 2.) Agus gu'm bi rìoghachdan an t-saoghail air an deanamh 'nan rìoghachdaibh d'ar Tighearn, agus d'a Chriosd-san ? (Tais. xi. 15.) Agus an Tì leis an ionmhuinn aghaidh eaglais féin fhaicinn sgiamhach, an ùine ghearr tiormaichidh e na na deòir fhuilteach air falbh. Cha-n fhada gus an dean sibh buaidhchaithream agus an abair sibh, "Feuch, tha'n geamhradh seachad, tha'n t-uisge thairis, dh'imich e roimhe. Chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd." Dàn. ii. 11, 12.

Is e 'n naoitheamh òirdheirceas, Iadsan a tha leantainn an Uain suidhidh iad air an rìgh-chathair maille ris an Uan : "Do'n tì a bhuadhaicheas bheir mi comas suidhe maille riumsa air mo rìgh-chathair, amhuil fòs a bhuadhaich mise, agus a shuidh mi

maille ri m'Athair air a rìgh-chathair-san." (Tais. iii. 21.) "Agus a dubhairt Iosa riu, Gu deimhin a deirim ribh, sibhse a lean mise, anns an athghineamhuin. an tra shuidheas Mac an duine air cathair a glòire féin, gu'n suidh sibhse mar an ceudna air dà chathair-dheug, a' tabhairt breth air da threibh-dheug Israeil:" (Mat xix. 28.) O! ciod an t-urram a tha'n so ciod a' ghlòir a tha'n so, suidhe air an rìgh-chathair maille ri Criosd! Nach leòir an t-urram agus a' ghloir dhuinne a bhi ann an nèamh maille ri Dia, agus ri Criosd agus ri ainglibh? ach bidh comas air a thoirt dhuinn suidhe air rìgh-chathair an sin! O ciod an t-urram a tha'n so! agus gidheadh bithidh an t-urram so aig uile luchd-leanmhuinn an Uain.

Is e'n deicheamh òirdheirceas, ann a bhi leantainn an Uain, Iadsan a ta leantainn an Uain bheir iad breth air an t-saoghal maille ris an Uan. Ma dh'fhiosraicheas sibh na sgrìobhaidhnean naomha, gheibh sibh gu'm beil araon Dia agus Criosd, agus na naoimh gu breth a thoirt air an t-saoghal. Is le Dia an t-òrduchadh, is le Criosd a chur an gnìomh, is leis na naoimh a bhi toilichte leis a bhreth a théid a thoirt. An uair a b'àill leis an abstol stad a chuir air na tagraidhean laghail peacach am measg nam braithribh Corintianach, nach robh dh'easbhuidh daoine inbheach anns an fhìrinn a chur crìoch air connsaichean, thuirt e, "Nach eil fhios agaibh gu'n toir na naoimh breth air an t-saoghal? agus ma bheirear breth air an t-saoghal leibhse, an e nach fiù sibh bhi 'n 'ur breithibh air na cùisibh a's lugha?" (1 Cor. vi. 2.) "Rinn Enoch an seachdamh pearsa o Adhamh faidheadaireachd, ag radh, Feuch, tha'n Tighearn a' teachd

le dheich mìltibh naomh, a dheanamh breitheanais air na h-uile :" (Iud. i. 14, 15.) " An uair shuidheas Mac an duine air cathair a' ghlòire féin, suidhidh sibhse mar an ceudna air dà chathair-dheug, a' toirt breth air dà thréibh-dheug Israeil :" (Mat. xix. 28.) A nise tha'n saoghal a' toirt breth air na naoimh, ach an sin bheir na naoimh breth air an t-saoghal ; a nise tha iad a dìteadh agus a' toirt breth air Criosd agus air a bhuill, ach an sin bithidh iadsan air an dìteadh agus breth air a thoirt orra le Criosd agus le a bhuill. Oir mar nach urrainn an saoghal Dia féin fhulang, mar sin ni mò is urrainn iad Dia fhulang anns na naoimh ; agus mar is mò a tha Dia a gabhail còmhnaidh anns na naoimh, is anns is mò a tha'n saoghal a leònadh nan naomh. Ach iadsan a ta leantainn an Uain ge b'e àit an téid e, suidhidh iad an sin a thoirt breth air an dream sin a ta nis' a suidhe a thoirt breth orrasan.—Mar so dh'fheuch mi dhuibh na h-òirdheireis a th'ann a bhi leantainn an Uain.

*Anns a' cheathramh àite*, Truaighe na dream sin nach eil a' leantainn an Uain, ach an fhiadh-bheathaich : O tha'n truaighe aca mòr anns a' bheatha so, ach bithidh i na's mò anns a' bheatha eile.

Is e cheud truaighe aig an dream a tha leantainn an fhiadh-bheathaich. Iadsan a ta g'a leantainn, comh-pàirtichidh iad maille ris 'na uile phlàighibh : " Agus lean an treas aingeal iad, ag ràdh le guth ard, Ma ni neach air bith aoradh do'n fhiadh-bheathach, agus d'a dhealbh, agus ma ghabhas e a chomhara air clàr eudain, no air a làimh, òlaidh esan do dh' fhion féirge Dhé, a tha air a dhortadh gun mheasgadh, ann an cupan fhéirge-san ; agus bithidh e air a phianadh le teine agus pronnusg,

am fianais nan aingeal naomha, agus am fianais an Uain;" (Tais. xiv. 9, 10.) O na plàighean! na plàighean uabhasach a thuiteas air an fhiadh-bheathach! "Bàs, agus bròn, agus gorta, agus teine;" (caib. xviii. 8.) Thig am breitheanas air na h-uile buidheann, agus air na h-uile sliochd agus gnè dhaoine a tha 'n ceangal ris an fhiadh-bheathach: an dream sin uile a tha comh-pàirteachadh d'a pheacaibh, gheibh iad cuibhrionn d'a phlàighibh.

Tha *Air tùs*, "Soitheach air a thaomadh air an talamh;" is e sin air an t-sluagh chumanta, caib. xvi. 2.

*Anns an dara h-àite*, "Soitheach eile 'san fhairge:" is e sin, cumhachd riaghlaidh na Ròimhe, rann 3.

*Anns an treas àite*, "Soitheach eile anns na h-aibhnichibh," is e sin, a'm ministearan; rann 4.

*Anns a' cheathramh àite*, "Tha soitheach eile air a thaomadh air a' ghréin:" is e sin prionnsachan agus luchd-riaghlaidh: rann 8.

*Anns a' chùigeamh àite*, "Soitheach eile air an rìgh-chathair," is e sin, an Ròimh féin, rìgh-chathair an fhiadh-bheathaich, (rann 10.) Ionnus mar sin gu'm faigh na h-uile a ta 'g aoradh do'n fhiadh-bheathach, agus a' gabhail a chomharraidh, agus a bhunas dha, cò dhiù is àrd no iosal iad, bochd no beartach, (mur tig iad air falbh uaithe-san) comhpairt maille ris 'na uile phlàighibh. "Thigibh a mach aisde mo phobull, chum nach bi sibh comh-pàirteach d'a peacaibh, agus nach faigh sibh cuid d'a plàighibh:" Tais. xviii. 4.

Is e'n dara truaighe acasan a ta leantainn an fhiadh-bheathaich; Glaodhaidh iad ris na creagan, agus ri sléibhtean na talmhuinn: "Agus dh'fhal-

aich rìghrean na talmhuinn, agus na daoine mòra, agus na daoine saibhir, agus na h-ard-cheannardan, agus na daoine cumhachdach, agus gach tràill agus gach duine saor, iad féin ann an uamhaibh agus ann an creagaibh nam beann; Agus thubhairt iad ris na sléibhtibh agus ris na creagaibh, Tuitibh oirnne, agus falaichibh sinn o ghnùis an Tì a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair, agus o fhéirg an Uain? Oir thàinig latha mòr fhéirge-san; agus cò a dh'fhaodas seasamh?" Tais. vi. 15—17.

Na h-aingidh, ged tha iad an so air an sgeudachadh ann an sìoda agus ann an aodach finealta, guidhidh iad air na sléibhtean an còmhdach, ni nach bidh ach 'na fhasgadh bochd; oir leaghaidh na sléibhtean aig foillseachadh an Tighearna, agus sgoiltidh na creagan as a chéile, an uair a bhios corraich air. Iadsan a thug air dream eile teicheadh air falbh uapa, mar uain neo-chiontach o mhadraidh-allta reubach, bithidh geilt orra roimh fhéirg an Uain, a tha 'na shuidhe air an rìgh-chathair. O! cia mar a bhios dànachd aig na daoine mòra sin teachd an làthair cathair a' bhreitheanais-san, a thruaill claidheamh an ughdarrais, le fuil nan neo-chiontach, le bhi tionndadh a chùil an aghaidh luchd-droch-bheart, agus a' geurachadh fhaobhair an aghaidh nan ionracan: tha iomadh breitheamh eucorach, faodaidh e bith, a ta nise 'na shuidhe gu muinghinneach air cathair a' bhreitheanais, a sheasas air chrith aig àite breitheanais Chriosd. O! cia mar a bhios iadsan comasach air an cinn a thogail suas an làthair Chriosd, a rinn an làmhan a thogail suas 'na aghaidh? "Sheas rìghrean na talmhainn suas, agus chruinnicheadh na h-uachdarain an ceann a chéile, an aghaidh an

Tighearna, agus an aghaidh Chriosd:" (Gnio. iv. 26. Tais. xvii. 14.) An àite an Tighearn a chuideachadh an aghaidh nan cumhachdach, tha iad a' cuideachadh nan cumhachdach an aghaidh an Tighearna. (Salm ii. 2.) O! cia iomadh duine mòr a ta ann nach eil a' deanamh feum air bith eile d'am mòrachd, ach gu bhi mòr ann an aingidheachd, luchd-mionnachaidh mòra, misgearan mòra, luchd-brisidh sàbaid mòra, luchd-geur-leanmhainn mòra, adhaltranaichean mòra, luchd Dia-aicheadh mòra, muinntir, an àite a bhi g àicheadh no tréigsinn an diabhoil agus uile oibre, a ta leantainn an diabhoil agus uile oibre: a peacachadh le toileachadh, agus nach eil toilichte le'm peacannaibh. " Tha t'uachdarain ceannairceach, agus 'nan companachaibh mheirleach:" (Isa. i. 23.) Ach tha 'n Dia mòr an aghaidh am beil am peacadh air a chur an gnìomh, na's mò na'n neach is mò dhiù. " Fa chomhair nach eil uile chinnich an t-saoghail ach mar bhoinne an t-soithich uisge, agus mar dhus min na slighe-tomhais:" (Isa. xl. 15.) " Cò air nach biodh eagal rombadsa, O Rìgh nan sluagh? oir dhutsa buinidh urram; a chionn nach eil am measg uile dhaoine glic nan cinneach, agus am measg uile rìoghachdan, aon neach coltach riut, O Thighearn, Is mòr thu, agus is mòr t'ainm ann an cumhachd." (Ier. x. 6, 7.) Beanaidh e ris na beanntaibh, agus bithidh deatach dhuibh, fa chomhair tha deamhnaibh a' criothnachadh agus fo gheilt. Air an aobhar sin, an-aoibhin, an-aoibhin, dhaibh-san a thréigeas esan, agus a leanas am fiadh-bheathach: glaodhaidh iad agus gairmidh iad air son cobhrach. ach cha bhi neach ann gu 'n còmhnadh.

Is e'n treas truaighe aig a' mhuinntir sin a ta

leantainn an fhiadh-bheathaich, Bithidh iad air an tilgeadh do'n loch-theine maille ris an fhiadh-bheathach. "Agus ghlacadh am fiadh-bheathach agus maille ris-san am faidh-bréige a rinn miorbhuilean 'na làthair, leis an do mheall e an droing a ghabh orra comhara an fhiadh-bheathaich, agus iadsan a rinn aoradh d'a iomhaigh. Thilgeadh iad sin 'nan dithis beò ann an loch teine a' dearg-lasadh le pronusg" (Tais. xix. 20.) "Foillsichear an Tighearn Iosa o nèamh, maille r'a ainglibh cumhachdach, Ann an teine lasarra a' deanamh dioghaltais air an droing aig nach eil eòlas air Dia, agus nach eil umhal do shoisgeul ar Tighearna Iosa Criosd: Muinntir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o làthair an Tighearna, agus o ghlòir a chumhachd;" (2 Tes. i. 7—9.) O cia uabhasach an ni laidhe fo fhéirg Dhé, laidhe ann an lasraichibh loisgeach, agus a bhi gu bràth air fhogradh o làthair Dhé agus ainglean naomha! Is e so a bhios 'na chuibhrionn aig luchd-leanmhuinn an fhiadh-bheathaich. O nach b'fhearr leo nach biodh iad riamh air am breith, agus gu'm biodh iad air an tionndadh 'nan stuic agus 'nan clachan? Ach mo thruaighe! cha dean sin bonn stàth dhaibh: their Criosd riu, "Imichibh uam, a shluagh mallaichte, dh'ionnsaidh an teine shiorruidh, a dh'ullaicheadh do'n diabhol agus d'a ainglibh:" (Mat. xxv. 41.) O sibhse uachdarain agus a dhaoine mòra na talmhuinn! cha bhi e 'na easurram sam bith do bhur n-inbhe ard, bhur n-onoir a leagadh sios aig a chasaibh-san: "tha aingil a còmhdach an aghaidhean, agus a tha na seanairean a' tilgeil sios an cùirn, an làthair a rìgh-chathrach," (Isa. vi. 2. Tais. iv. 10.) O! is fearr fulang le foigh-

idin maille ri Sion agus cuideachd na h-eaglais rè tamaill, na sinn féin a cheangal ri buidheann na Ròimhe, agus a bhi air ar léir-sgrios maille riu aig a cheann mu dheireadh. "An so tha foighidin nan naomh." (Tais xiv. 12.) Fuiligidh sibh tamull, agus bithidh sibh air bhur saltairt sios leo, agus faodaidh sibh feitheamh ri làn-chrìoch air a ghealladh air son bhur teasairgin: ach gu cinnteach thig Dia agus ath-dhiolaidh e bhur n-uile fhoighidin. Agus uime sin na bithibh fo mhimhisnich, agus na lagaichibh ann bhur n-inntinnibh; na leigibh le bhur cridheachaibh pilltinn air an ais do'n Eiphit, agus a bhi sior-iarraidh an deigh na Ròimhe, am fuigheall sin do Bhaal, a ni Dia gu cinnteach a sgrios.

*Anns a' chùigeamh àite,* Feuchaidh mi dhuibh a nise cia mar a dh'fhaodas luchd-leanmhainn an Uain a bhi air an aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich.

*Anns a' cheud àite,* Faodaidh sibh an aithneachadh le an àireamh, ann an àireamh is iad is ro theirce; "Oir a ta mòran air an gairm, ach beagan air an taghadh." (Mat. xx. 16.) "Ge do tha àireamh chloinn Israeil mar ghaineamh na fàirge, is fuigheall a thearnar." (Rom. ix. 27.) Agus tha Criosd a' gairm d'a threud, treud bheag, gidheadh gheibh iad an rìoghachd: Oir thuirt Criosd, "Na biodh eagal ort, a threud bhig; oir is e deagh thoil bhur n-Athar an rìoghachd a thoirt duibh." (Luc. xii. 32.) Agus gu firinneach, a chàirdean, cha n-eil iad ach tearc a tha leantainn an Uain agus a' creidsinn anns an Uan. Tha na Cinnich a' leanntainn an diabhoil, tha na Turcaich a' leantainn Mahomet, tha na h Iudhaich a' leantainn Mhaois,

tha na Pàpanaich a' leantainn a Phàpa, agus tha Protestanaich fhuasgailte agus luchd-aidmheil theòlmhor a' leantainn an t-saoghail, na feòla, agus an diabhoil; agus tha luchd-teagaisg-bréige, teagasg, agus aoradh bréige; agus an talamh uile a gabhail iongantais do'n fhiadh-bheathach. (Tais. xiii. 3.) " Na h-uisgeachan a chunnaic tu, far am beil an strìopach 'na suidhe, is slòigh, agus coimhthionail, agus cinnich, agus teangannan iad." (caib. xvii. 15.) Creidich, ged is iad is ro thaitniche, gidheadh is ro-lugha e'n àireamh. Is ann air nèamh a tha chuid is ro-fhearr, ach is ann an ifrinn a tha chuid is ro-mhò. O! Chriosdaidhean gràdhach, cha n-eil ann ach beagan Chriosdaidhean treidhdireach; tha mòran droighionn ann, ach beagan lilidhean mòran a tha *ach beag* nan Criosdaidhean, ach beagan a tha *da rìreadh* 'nan Criosdaidhean.

*Anns an dara h-àite*, Le'n comharran faodaidh sibh an aithneachadh. Tha naoi comharran ionmhuinn agaibh orra anns a' cheathramh caibidil deug so ás am beil mo cheann-teagaisg air a thoirt.—Thi iad 'nan seasamh maille ris an Uan air sliabh Shion.—Tha ainm Athar-san aca sgrìobhta air clàr an eudain.—Tha iad a' cantainn òran nuadh, nach urrainn do neach air bith fhòghlum ach a mhàin an ceud agus an dà fhichead agus na ceithir mìle.—Is ionnan iad riubh-san a ta air an saoradh o'n talamh.—Is naomh òighean iad, nach do shalaichеadh le mnaibh.—Tha iad a' leantainn an Uain ge b'e àit an téid e.—Tha iad air an saoradh o mheasg dhaoine.—Is iad ceud thoradh Dhé agus an Uain iad.—Agus 'nam beul cha d'fhuaradh cealg: oir tha iad gu'n lochd an làthair righ-chathrach Dhé."

O! cia naomha, cia neàmhaidh, cia gràsmhor, cia glòrmhor, cia gràdhach agus cia spioradail a ta iad sin! Tha iad beò anns an Tighearna, air an Tighearna, do'n Tighearn, agus maille ris an Tighearna: " Is ginealach taghta iad, sagartachd rìoghail, cinneach naomha, sluagh sònraichte." 1 Phead. ii. 9.

*Anns an treas àite,* Le'n spioradaibh; faodar an aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich. Tha spiorad eile aca. (Air. xiv. 24.) Tha uile luchd-leanmhainn an Uain ann an Spiorad san Uain: (Rom. viii. 9—16.) Agus leis an Spiorad tha iad air an treòrachadh agus air an teagasg; spiorad naomhachd, spiorad macantais, spiorad gràidh, spiorad saor, agus spiorad fior, iriosal, agus dìleas, do'n Tighearna. A nise, mar a tha luchd-leanmhainn an Uain ann an Spiorad an Uain, mar sin tha luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich ann an spiorad an fhiadh-bheathaich, is cha ni eile e na spiorad an diabhoil. " Anns an do ghluais sibh sna h-amannaibh a chaidh seachad, a réir gnàtha an t-saoghail so, a réir uachdarain cumhachd an adhair, an spiorad a tha nis' ag oibreachadh, ann an cloinn na h-eas-umhlachd." (Ephes. ii. 2.) Spiorad ain-tighearnais agus uachdaranachd thàireil, spiorad seòltachd agus cealgach, spiorad meallaidh spiorad saobh-chreidimh, spiorad geur-leanmhuiun agus ain-iochd; agus anns an spiorad so tha uile luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich. A nise leis a so faodaidh sibh luchd-leanmhainn an Uain aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich.

*Anns a' cheathramh àite,* Le'n ainm: Tha ainm eile aca, ainm nuadh, (Tais. iii. 12) Tha Dia a'

toirt ainmeannan urramach, d'a shluagh, 'ged a tha 'm fiadh-bheathach a' toirt ainmeannan maslach dhaibh ; tha Dia a' gairm dhiù gràdh anama: (Ier. xiii. 7.) Agus clach a shuala-san. (Sech. ii. 8.) Agus a sheudan-san, (Mal. iii. 17.) A ghlòir-san, a chuibhrionn, a bhean-nuadh phòsda, a chlann agus a chàirdean ; ach tha 'm fiadh-bheathach a' gairm ceannaircich dhiù, saobh-chreidich mealltairean, agus luchd-meallaidh, luchd-toibheum, amadain, agus daoine cuthaich, mar nach b'airidh iad air a bi beò am measg dhaoine. Ach ged a tha iad 'nam fithich ann an sùilibh an t-saoghail, gidheadh is calamain iad ann an làthair Dhé ; seadh, is mhuinntir luachmhor mar sin iad air nach eil an saoghal airidh : (Eabh. xi. 38.) A nis, a Chriosdaidhean gràdhach, leis a so faodaidh sibh luchd-leanmhainn an Uain aithneachadh o mhuinntir eile, leis na far-ainmibh a tha 'n saoghal a' toirt orra agus leis na h-ainmeannan glòrmhor a tha iad a' faighinn o Dhia.

*Anns a' chùigeamh àite,* Le'n gràsan faodaidh iad a bhi air an aithneachadh : Tha iadsan a ta leanmhainn an Uan, làn do chreidimh, làn do ghràdh, làn do ghràs, agus do mhathas. Tha iad ro-thorrach, agus a' tabhairt a mach mòr thoradh. (Eoin. xv. 5.) Tha nèamh air a ghairm dhiù, do bhrigh an neamhaidheachd ; agus naomha do bhrigh an naomhachd ; spioradail, do bhrigh an spioradalachd ; agus dìleas, do bhrigh an dìlseachd. Tha mòran do Dhia ri fhaicinn annta, nam briathraibh, 'nan oibribh, 'nan dleasnasaibh agus 'nan caithe-beatha : "Oir a ta ar caithe-beathane air nèamh." (Phil. iii. 20.) Tha iad ag iarraidh nithe nèamhaidh, agus a' gluasad le riaghailt

nèamhaidh ; tha iad a' cumail chuspairean nèamhaidh 'san amharc, agus tha iad air an treòrachadh le spiorad nèamhaidh, tha iad a' géilleadh do dh'uachdaranachd nèamhaidh, agus ag iarraidh a bhi coltach ri muinntir nèamhaidh. Tha mòran do nèamh anntasan, agus mòran dhiu-san ann an nèamh. " 'Nuair a dhùisgeas mi, tha mi a ghnàth maille riutsa :" arsa Daibhidh.

*'S an t-seathadh àite*, Faodaidh luchd leanmhainn an Uain a bhi air an aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich, le bhi coimhid àintean Dhé agus creidimh Iosa Criosd, " An so tha foighidin nan naomh : an so tha'n dream a choimhideas àintean Dhé agus creidimh Iosa." (Tais. xiv. 12.) " Agus bha fearg ar an dràgon ris a' mhnaoi, agus chaidh e dheanamh cogaidh ris a' chuid eile d'a sliochd, a tha coimhid àintean Dhé, agus aig am beil fianais Iosa Criosd." (caib. xii. 17.) Tha fior-chreidich a dlù-leantainn ris an Tighearna, agus g'a leantainn-san gu h-iomlan :" " Ach mo shéirbhiseach Caleb, a chionn gu'n robh aige-san spiorad eile maille ris, agus gu'n do lean e mi gu h-iomlan :" (Air. xiv. 24.) " Agus ghluais Enoch maille ri Dia :" Gen. v. 24.) " Agus ghluais Noah maille ri Dia :" (Gen. vi. 9.) " Gluaiseamaid 'san spiorad :" (Gal. v. 26.) Agus tha iad a' leantainn an Uain ge b'e àit an téid e, tha iad ag éisdeachd r'a ghuth, tha iad ag aidmheil aoraidh-san, agus a' toirt ùmhlachd d'a theagasg ; tha iad a' fuathachadh an ana-criosd, cha n-eil iad a' leantainn an fhiadh-bheathaich, na gabhail a chomharraidh : ach a gleidheadh nan trusganan maiseach do neo-chiontas soisgeil, agus cha bhean iad ri Babiloin brùideil.

*Anns an t-seachdamh àite*, Le'n cuideachd: tha luchd-leanmhuinn an Uain a' gleidheadh cuideachd a' chéile: " Agus an uair a leigeadh as iad, thàinig iad a dh'ionnsaidh am muinntir féin :' Gniomh iv. 23.) Mar sin tha e air a ràdh gu'm beil iad 'nan seasamh air fairge ghloine le chéile, " Agus chunnaic mi mar gu'm b'fhairge ghloine, air a measgadh le teine ; agus iadsan a thug buaidh air an fhiadh-bheathach, agus air iomhaigh, agus air a chomhara, agus air àireamh 'ainme, 'nan seasamh air an fhairge-ghloine, agus clàrsaichean Dhé aca :" (Tais. xv. 2.) Mar sin iadsan a tha maille ris an Uan air sliabh Shion, tha iad maille ri chéile, a' gleidheadh maille ri chéile, agus a' leantainn an Uain maille ri chéile. Cha n-eil fianaisean firinneach Chriosd ag éisdeachd maille ri luchd-éisdeachd an ana-criosd, no ag aoradh maille riusan a ta g aoradh do'n fhiadh-bheathach, oir tha iad air teachd a mach á Babilon. " Thigibh a mach aisde mo phobull, chum nach bi sibh comh-pairteach d'a peacaibh, agus nach faigh sibh cuid d'a plàighibh." (caib. xviii. 4.) " Uime sin thigibh a mach as am meadhon, agus dealaichibh riu, ars' an Tighearn, agus na beanaibh ris an ni neò-ghlan ; agus gabhaidh mise a m'ionnsaidh sibh :" (2 Cor. vi. 17.) Cha ghleidh clann Dhé cuideachd maille ri clann na féirge, oir cha'n urrainn dhaibh còrdadh, gu h-araid ann an nithibh a bhuineas do dhiadhachd. " Oir ciod e caidreabh na fireantachd ri neo-fhìreantachd? agus ciod e comunn an t-soluis ris an dorchadas? Agus ciod an réite a ta aig Criosd ri Belial? no ciod i cuid a' chreidich, maille ri ana-creideach? Agus ciod a' choltas a ta aig teampull Dé ri h-iodholaibh?" (2 Cor. vi. 14—16) Uime sin tha creidich a'

cumail ri chéile, ag imeachd le chéile, agus ag aoradh do Dhia le chéile. "Agus bha aig a' chuideachd a chreid aon chridhe, agus aon anam, agus bhuanaich iad gu seasmhach ann an teagasg nan abstol, agus ann an comh-chomunn, agus ann am briseadh arain, agus ann an ùrnaighibh;" (Gniomh. iv. 32, agus ii. 42.) Leis a so ma ta tha luchd-leanmhainn an Uain air an aithneachadh, eadhon, leis a' chuideachd a ta iad a gleidheadh.

*Anns an ochdamh àite,* Tha iad air an aithneachadh le 'n cainnt. Tha fior chreidich a' labhairt cainnt Chanaain; is e'n cainnt, cainnt an sgriobtuir; faodaidh sibh an aithneachadh le'n cainnt, mar a bha Peadar air aithneachadh le chainnt: "Gu firinneach is ann diù sud féin thusa: oir a ta do chainnt ga d' bhrath:" (Mat. xxvi. 73.) Tha 'm briathran naomha agus neamhaidh, tha iad a' labhairt mu Dhia, agus ri Dia, agus air son Dhé, agus tha e 'g éisdeachd riu. (Mal. iii. 16.) Ach tha luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich a' labhairt gu h-aingidh, gu h-uaibhreach, gu dàna, agus gu toibheumach. "Agus dh'fhosgail e bheul ann an toibheum an aghaidh Dhé, chum toibheum a thoirt d'a ainm, agus d'a phàilliunn, agus do'n dream a ta 'nan chòmhnuidh air nèamh:" (Tais. xiii. 5, 6.) Tha daoine air an aithneachadh, cò, agus ciod iad, agus cò dha bhuineas iad, le'n cainnt; ma tha iad o Dhia, agus ann an Dia, cha n-urrainn iad gu'n mhòran a labhairt mu Dhia.

*Anns an naoitheamh àite,* Tha luchd-leanmhainn an Uain air an aithneachadh leis a so; tha iad fo àmhghar na's mò le tilgeil sios na h-eaglais, na tha iad air an togail suas le'n sonas féin. Uime sin thubhairt an rìgh rium, C'arson a tha do ghnùis

dubhach, gun thu bhi tinn? cha ni eile so ach cràdh-chridhe. "C'arson nach biodh mo ghnùis dubhach, an uair a tha 'm baile, àit adhlacaidh m'aithrichean air fhàsachadh, agus a gheatachan air an caitheadh le teine?" (Nehem. ii. 2, 3.) "Leanadh mo theanga ri m' ghial, mur cùimhnich mi ort, mur fearr leam Ierusalem na m'aoibhneas a's àirde:" arsa an Salmadair, (Salm. cxxxvi. 7.) Cia mar is urrainn clann Shioin a bhi ri gàirdeachas, an uair a tha 'm màthair ri bròn? Ged a b'iad fàsachadh nan Iudhach, gidheadh b'iad tuireadh Ieremiah; Cia mar is urrainn an leithide sin gàirdeachas a dheanamh na seasamh, nach eil ri bròn air son a tuiteam? An uair a ni eascairdean na h-eaglais claisean fada a tharrainn air a druim, bu chuidhe dhuinne siol nan deur a thilgeil a stigh. "Bithibh cùimhneachail orrasan a tha ceangailte, mar gu'm biodh sibh ceangailte maille riu; agus air an droing a tha fulang an-shocair, mar mhuinntir a tha sibh féin mar an ceudna anns a' choluinn;" (Eabh. xiii. 3.) Ni bhi comh-fhulang ri dream eile staid a tha aoibhneach na's sona, agus staid a ta brònach na's so-iomchar.

"Tha 'n duine ionraic a' bàsachadh, agus gun aon neach a' toirt fainear;" (Isa. lvii. 1.) Faodaidh sinn a ràdh le Amos, "Tha iad a laidhe air leapaichibh deud-chnàmh, agus 'gan sìneadh féin air uirighibh; a ta 'g itheadh uan an treud, agus nan laogh a meadhon an tigh-bhiadhaidh; A ta 'g òl fiona ann an cuachaibh, agus 'g an ùngadh féin le tagha gach ola; ach nach eil doilich air son àmhghair Ioseiph:" (Amos vi. 4—6.) O! nach robh e gun tuilleadh sa chòir da'n leithidibh sin a bhi ann anns an linn so, a ta 'g itheadh na saille agus

a ta 'g·òl 'na milseachd, agus nach eil fo thrioblaid air son àmhgharan Shioin ; an àite a bhi comhfhulang maille riu 'nan truaighe, tha iad 'g an dìteadh air son an truaighe. Ach tha fior shéirbhisich Dhé caomh agus tiom-chridheach ; tha iad a caoineadh agus a' bròn, agus a' fàsgadh an làmh air son peacannan Shioin, air son bearnan Shioin, air son teandachdaibh Shioin, air son mi-shuaimhneasaibh Shioin. Agus mar so tha iad a'deanamh, agus ni iad, gus an cuir iad Sion air sliabh Shioin gu bhi maille ris an Uan.

*'S an deicheamh àite*, Tha luchd-leanmhainn an Uain air an aithneachadh le'n gràdh do Chriosd, agus am fulangasaibh air son Chriosd ; tha iad a' ròghnachadh 'nan doilghiosean a's measa, mu'n cuir iad an gniomh am peacadh a's lugha. " Ach air do shon-sa mharbhadh sinn rè an latha gu léir ; mheasadh sinn mar chaoirich chum casgraidh ;" (Salm. xliv. 22. Rom. viii. 36.) " Agus chràidh-phianadh dream eile, gun iad a ghabhail ri saorsa ; chum gu faigheadh iad aiseirigh a b'fhearr :" (Eabh. xi. 35.) Agus bithidh fuath aig na h-uile dhaoine dhuibh air son m'ainmese ;" (Mat. x. 22.) " Is beannaichte bhitheas sibh an uair a bheir daoine an acainnt dhuibh, agus a ni iad geur-leanmhuinn oirbh, agus a labhras iad gach uile dhroch fhacal ribh gu breugach air mo sgàth-sa ;" (Mat. v. 11.) Is urrainn gràdh imeachd air an uisge gun a bhi air a bhàthadh, agus laidhe anns an teine gun a bhi air a losgadh. Cia mar a théid sinn gu tìr aig cala na foise, mur eil sinn air ar luasgadh air fairge na trioblaid ? Bu chuidhe do chreideach a bhi beò os-ceann gràdh na beatha, agus eagal a' bhàis. Ged nach urrainn dhuinn tighin beò as engmhais àmhgharaibh, gidh-

eadh bitheamaid beò os-ceann àmhgharaibh : cha n-eil *beatha* neach air bith air a dheanamh do'n Chanaan spioradail sin, co-ionann ris a' mhuinntir sin a ta snàmh 'ga ionnsaidh tro fhairge ruadh am fala féin: ann am fulang, tha choire air a deanamh dhuinne, ann am peacachadh tha choire air a deanamh do Dhia : ann am fulang, tha sinn a' call deagh-ghean dhaoine ; ann am peacachadh, tha sinn a' call deagh-ghean Dhé : uime sin ròghnaich Daniel garaidh nan leòghan na b'u luaithe no gun tréigeadh e aobhar an Uain ; (Dan. vi. 10.) Agus ròghnaich an triùir chloinne fulang gu dòrainneach, roimh pheacachadh gu gràineil ; (Dan. iii. 16—18.) Agus " ròghnaich Maois àmhghar fhulang maille ri sluagh Dhé, ro sholas a' pheacaidh a mhealtainn rè seal ;" (Eabh. xi. 25.) Tha e na's fearr a bhi na mhartaireach no na ard-rìgh ; tha e na's fearr a bhi na phrìosanach air son Iosa Criosd, no bhi na phrionnsa as eugmhais Chriosd, no an aghaidh Chriosd.

O cia luachmhor, cia glòrmhor, cia gràdhach, agus cia milis a ta Iosa Criosd do chreidich ! O tha iad ga ghràdhachadh gu h-iomlan, agus gu treibhdhireach : tha iad a' gràdhachadh a phearsa ghlòrmhor, agus maise a naomhachd, agus ainmsan, onairsan, aobhar-san, agus a bhuill-san ; fuiligidh iad air a shon, agus bàsaichidh iad air a shon ; a chionn gu'n d'fhuilig agus gu'n do bhàsaich esan air an son-san : " Agus cha do ghràdhaich, iad an anama féin gu bàs ;" (Tais. xii. 11.) A nise leis a so faodaidh na h-uile duine luchd-leanmhainn an Uain aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich, eadhon, le'n doilghiosan agus le 'm fulangasan air son Chriosd, air son na firinn, air son fireantachd,

agus air sgàth coguis. " Agus ghabh sibh le luath-ghair ri creachadh bhur maoin ; Eabh. x. 34.

*Anns an aon àite deug*, Tha luchd-leanmhainn an Uain air an aithneachadh leis a so, tha iad ag iarraidh math follaiseach muinntir eile, os-ceann am math diomhair féin. Tha " doilgheas mòr orm. agus cràdh air mo chridhe an còmhnuidh ; oir ghuidhinn mi féin a bhi dealaichte o Chriosd, air son mo bhràithrean, mo luchd-dàimh a thaobh na feòla :" (Rom. ix. 2, 3.) " Athair, thàinig an uair, glòraich do Mhac, chum's gu'n glòraich do Mhac thusa mar an ceudna :" (Eoin xvii. 1.) Ghuidh e air son glòire, na bu mhò air sgàth an Athar a thug seachad i, no air a sgàth féin a fhuair i. Cha n-eil fior Chriosdaidh 'g iarraidh gràis a mhàin air son na crìche so, chum gu'n glòraich Dia esan ; ach tha e 'g iarraidh gràis air son na crìche so, chum's gu'n glòraich esan Dia : " Oir is aithne dhuibh gràs air Tighearna Iosa Criosd, ge do bha e saibhir, gidheadh gu'n d'rinneadh bochd e air bhur sonsa, chum gu biodh sibhse saibhir trid a bhochduinn-san :" (2 Cor. viii. 9.) O ! gu'n deanadh an Tighearn Iosa cha n-e mhàin ann an tròcair sinne shàbhaladh, ach ann an gràdh bàsachadh air ar son. Agus " an deigh do Dhaibhidh a ghinealach féin a riarachadh do réir toil Dhé, chaidil e :" (Gniomh xiii. 36.) Cha do riaraich a ghinealach fein esan, ach riaraich esan a ghinealach féin ; cha-n e'n ginealach a bha roimhe-san, oir bha iad marbh mu'n robh bith air a thoirt dhasan ; cha-n e 'n ginealach a bha as a dheigh, oir bha iadsan a làthair an deigh dhasan a bhi marbh ; ach a ghinealach féin ; agus cha b'ann a réir a thoile féin, ach a réir toil Dhé. Rinn seann Eli tuilleadh bròin air son call na h-àirce anns an

robh lagh Dhé an tasgaidh, no air son call a chuid cloinne agus a luchd-dàimhe. Mar sin rinn Maois, ghuidh e cho dùrachdach ri Dia air son chloinn Israeil; is gu'n dubhairt Dia ris, leig leam; " A nis uime sin leig leam, agus lasaidh mo chorruich 'nan aghaidh, agus claoidhibh mi iad: agus ni mi dhiotsa cinneach mor." (Exod. xxxii. 10.) Cha b'fhear féin-iarraidh e, ach fear-tearnaidh beatha. Cha n-e mhàin gum beil gràs a' toirt air duine e féin a ghiùlan coltach ri duine a thaobh Dhé, ach e-féin a ghiùlan coltach ri Dia a thaobh duine: tha reusan a deanamh duine na dhuine, ach tha gràs a' deanamh duine na Chriosdaidh. Tha na h-uile spiorad gràsmhor follaiseach, ged nach eil na h-uile spiorad follaiseach gràsmhor.

Mar nach eil sinn air ar breith leinn féin, mar sin cha n-eil sinn air ar breith air ar son féin; ach tha luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich agus ceannaichean Bhabilon air an son féin, agus g' an iarraidh féin. " Seadh is coin chiocrach iad nach urrainn bhi toilichte; agus is buachaillean iad nach urrainn tuigsinn: tha iad a' sealltainn, gach aon diù, air a shlighe féin; gach fear air a bhunnachd o a chrìch féin." (Isa. lvi. 11.) " Tha iad a teagasg nithe nach còir, air ghaol buannachd shalach." (Tit. i. ii.) " Is anaoibhinn dhuibh, a Sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a chealgairean; oir a ta sibh ag itheadh suas tighean bhantrach, agus air sgàth deagh-choltais a' deanamh ùrnaighean fada, uime sin gheibh sibh an damnadh a's mò." (Mata xxiii. 14.) Cha n-eil iad sin a' toirt air buannachd cromadh do dhiadhachd, ach a' toirt air diadhachd cromadh do bhuannachd.

*Anns an dara h-àite-deug agus 'san àite mu*

*dheireadh*, Faodaidh luchd-leanmhainn an Uain a a bhi air an aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh-bheathaich leis a so, tha iad na's mò air son na chumhachd na choltais, na's mò air son cridhe na ealainn; na's mò air son cudthrom a ghniomh na òrdugh na deanamh; na's mò air son brigh na taisbeanadh: "Aig am beil coltas diadhachd, ach a ta 'g àicheadh a cumhachd: o 'n leithidibh sin tionndadh-sa air falbh." (2 Tim. iii. 5.) Mar nach urrainn iadsan aig am beil cumhachd na diadhachd an coltas àicheadh, 's amhail iadsan aig am beil coltas na diadhachd ni'm bu chuidhe dhaibh a cumhachd àicheadh. Mo thruaighe! ciod e bhi 'g éisdeachd as eugmhais a bhi cur an gnìomh, agus a bhi 'g ùrnaigh as eugmhais a bhi cleachdadh d' a réir, agus a bhi teagaisg as eugmhais a bhi leasachadh? Is toigh le Dia luibhean na fìreantachd fhaicinn: tha e toirt an tuilleadh aire d'ar cridheachan, no tha e toirt d'ar n-oibre. "Air an aobhar sin guidheam oirbh, a bhràithrean, tre thròcairibh Dhé, ar cuirp a thabhairt 'nam beo-iobairt, naomha, thaitneach do Dhia, ni a's e bhur séirbhis reusonta." Rom. xii. 1.

Am fear-coltais is ann air son gniomharran an taobh a muigh a tha e uile, agus gun air son ni sam bith do threibh-dhireas an taobh a stigh: tha e air son cuirp as eugmhais anama, agus taisbeanadh as eugmhais brigh: ach cha n-e idir taisbeanadh do chràbhadh o'n taobh a mach, a ghabhas leithsgeul cealgaireachd an leth a steach; oir is ann a dhìteas e na's mò e. "Ach ris an droch dhuine their Dia, Ciod e do ghnothachsa mo reachdan a chur an céill, no gu'n gabhadh tu mo choimhcheangal ann ad bheul:" (Salm l. 16.) "Oir cha-r

Iudhach esan, a tha mar sin o'n leth muigh ; agus cha n-e sin an timchiollghearradh, a tha gu follaiseach sa'n fheòil : Ach is Iudhach esan, a tha mar sin sa'n taobh a staigh ; agus is e sin an timchiollghearradh a tha sa' chridhe, agus sa'n spiorad, cha n-ann san litir, aig am beil a chliù cha n-ann o dhaoin, ach o Dhia:" (Rom. ii. 28, 29.) "Is aithne dhomh toibheum na muinntir a deir gur Iudhaich iad féin, agus nach eadh, ach sionagog Shàtain :" (Tais. ii. 9.) Tha iad na's fearr 'nan taobh a mach no tha iad 'nan taobh a staigh : ach tha creidich na's fearr 'nan taobh a staigh no tha iad 'nan taobh a mach : "Uile ghlòrmhor tha nighean an rìgh a stigh ; air oibreachadh le h-òr tha a h-eudach :" (Salm xlv. 13.) Cha n-eil an dara h-aon ach a' lùbadh a ghlùin aig ainm Iosa, tha'n t-aon eile a' lùbadh a chridhe do dh'fhìrinn Iosa : tha'n dara h-aon a mhàin a' cur còmharradh a chroinncheusaidh air, tha'n t-aon eile a' giùlan a' chroinncheusaidh. O ciod nach deanadh daoine cealgach air son nèimh, na'm faodadh iad nèamh a bhi aca air son deanamh mar sin ? Ach iadsan a sheòlas anns an t-soitheach ghrod so, théid iad gu cinnteach fodha sa' chuan. "Cò dh'iarr so air 'ur làimh, mo chùirtean-sa a shaltairt ? Ciod e lionmhoireachd 'ur n-ìobairtean dhomhsa ? deir an Tighearn : tha mi làn do thabhartasaibh-loisgte reitheachan, agus do shaill bheathaichean biadhta ; ach ann am fuil tharbh, agus uan, agus bhochd gaibhre, cha n-eil mo thlachd." (Isa. i. 11, 12.) Cha b'e chriadh agus an t-sile a leighis an duine dall, ach Criosd a dh'ùngadh a shùilean. Cha b'e cur troimhe chéile an uisge ann an lochan Bhetesda a rinn slàn iad, ach teachd a nuas an aingil. Mo thruaighe ! cha dean

a mhias as eugmhais a bhìdh sinne bheathachadh. Faodaidh daoine lion an dleasanais a sgaoileadh, ach is e Dia a's eigin tarrainn na tròcair a' ghlacadh. A nise leis a so, mo chàirdean, faodaidh sibh luchd leanmhainn an Uain aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh bheathaich.

Agus mar so dh'fheuch mi dhuibh gu h-aithghearr agus gu soilleir na cùig nithe sin:

*Anns a' cheud àite*, Ciod e bhi leantainn an Uain.

*Anns an dara h-àite*, C'arson a ta anmannan gràsmhor a' leantainn an Uain ge b'e àit an téid e.

*Anns an treas àite*, An t-òirdheirceas a th' ann a bhi leantainn an Uain.

*Anns a' cheathramh àite*, Truaighe a bhi leanntainn an fhiadh-bheathaich.

*Anns a' chùigeamh àite*, Cia mar a dh'fhaodas luchd-leanmhainn an Uain a bhi air an aithneachadh o luchd-leanmhainn an fhiadh bheathaich.

Ni mi feum eigin dheth an so.

*Air tùs*, Air sonféin-cheasnachaidh agus dearbhaidh: O chàirdean, air sgàth an Tighearn, agus air sgàth bhur n-anma ceasnaichibh sibh féin, dearbhaibh sibh féin leis a so, chum's gu'm bi fios agaibh cò sibh, agus cò dha bhuineas sibh: "Nach eil fhios agaibh, an tì d'an toir sibh féin mar shéirbhisich chum ùmhlachd; gur seirbhisich sibh do'n tì d'an dean sibh ùmhlachd; ma's ann do'n pheacadh chum bàis, no do dh' ùmhlachd chum fireantachd." Rom. vi. 16.

O! cò a tha sibhse a' leantainn? Ma's e daoine gu deimhin tha bhur tuarasdal agaibh: ma's e'm peacadh, gheibh sibh tuarasdal bhur peacannan, m is e bàs siorruidh: an-aoibhinn agus truaighe anns a' bheatha so, agus ifrinn agus léir-sgrios anns a'

bheatha eile: ach ma's e Dia, an sin gheibh sibh a bheatha mhaireannach. Air an aobhar sin na bithibh air bhur mealladh, na gabhaibh sibh féin cearr, cha deanar fanaid air Dia: " Oir ge b'e ni a shiolchuireas duine, an ni ceudna buainidh e:" (Gal. vi. 7.) O! mhuinntir ionmhuinn, ceasnaichibh sibh féin, agus dearbhaibh sibh féin; ciod an ni air am beil ur n-aire, ciod an ni a tha sibh ag iarraidh, ciod an ni a tha sibh a' deanamh. Am beil sibh a' leantainn an Uain 'na àitheantaibh, 'na theagasg, 'na òrduighibh, agus na eiseimpleiribh, agus tro fhulangas agus masladh? Am beil sibh air tréigsinn na h-uile ni, agus air esan a leantainn, mar rinn na deisciobuil: (Mat. xix. 27.) An do thog sibh oirbh a chrann-ceusaidh agus an d'àicheadh sibh sibh féin? (Mat. xvi. 24.) Am beil sibh air fòghlum uaithe-san a bhi macant' agus umhal? (Mat. xi. 29.) An deach sibh a dh'amharc a bhuill agus an d'eudaich sibh iad? (Mat. xxv. 36.) An do phòg sibh am Mac agus an d'rinn sibh bhur sìth ris-an? (Salm ii. 12 O mhuinntir ionmhuinn, am beil sibh 'n-ur creutairean nuadha? Am beil sibh ann an Criosd Am beil sibh anns a' chreidimh? Nach eil fhios agaibh mur eil Criosd annaibh, gu'm beil aobhar eagail sibh a bhi an àireamh nan daoine chuireadh air cùl? 2 Cor. xiii. 5.

5. Is e an *dara feum*, earail:

*Anns a' cheud àite*, O mhuinntir ionmhuinn, leigibh leam a guidhe oirbh air sgàth bhur n-anma luachmhor agus neo-bhàsmhor, teachd a mach á Babilon 'o dhealbh an fhiadh-bheathaich, agus o aoradh-san, agus o chomharradh-san, chum's nach bi sibh air bhur salachadh. O! thigibh air falbh a dh'ionnsaidh Iosa Criosd: " Eirich, a bhean mo ghaoil, m'aon

sgiamhach, thig leam." (Dàn. ii. 10.) "Thigibh a m'ionnsaidhse, sibhse uile a ta ri saothair, agus fo throm ullaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." (Mat. xi. 28.) O! pheacachaibh, tha e gairm oirbh teachd d'a ionnsaidh-san: Nach àill leibh dol ann? Is éigin duinn am peacadh a thréigsinn, agus deagh-bheus a dhlù-ghabhail; an seann-duine a chur dhinn, agus an nuadh-dhuine chur umainn; is éigin duinn aithreachas agus ciosnachadh na feòla a bhi againn, bàsachadh do'n pheacadh, agus teachd beò do dh'fhìreantachd; o ghràdh nithe talmhaidh, gu iarrtas nithe nèamhaidh Is éigin d'ar n-anma is d'ar cuirp teachd air falbh a dh'ionnsaidh Chriosd: ar n-anma, do bhrìgh gur iad *Céile* Chriosd; ar cuirp, do bhrìgh gur iad teampuill an Spioraid Naoimh. Feumaidh sinn tighinn air falbh o liontan tàlaidh na feòla, agus 'o innealan-buairidh an t-saogh-ail, agus 'o chogarsaich an diabhoil, agus 'o strìopach Bhabilon, agus 'o uile innleachdaibh agus beul-aithris dhaoine. (Tais. xviii. 4.) Chum 's gu'n gluais sinn maille ri Dia, an làthair Dhé, an deigh Dhé, agus ann an ainm Dhé, agus ann an Spiorad Dhé; agus a chum gu'm bi sinn beò ann an Criosd, mar a ta Criosd beò anns an Athair. O ciod a tha na's sona, na bhi beò gu siorruidh; agus a bhi beò gu siorruidh, amhail mar a ta Criosd féin beò! Gu cinnteach is beatha bheannaicht' agus ghlòrmhor so. —Is i so beatha a' chreidich.

*'S an dara h-àite*, Saoithrichibh na's mò agus na's mò gu bhi coltach riu sin a ta leantainn an Tigh-earna gu h-iomlan. Tha iad ro-naomha agus fior-ghlan, tha òighean air a ghairm dhiù.

1. Air son an geanmnuidheachd: "Chum bhur cur mar òigh fhior-ghloin an làthair Chriosd."

(2 Cor. xi. 2.) Tha iad sin a' gràdhachadh Chriosd le gràdh fiorghlan, agus cha-n ann le gràdh adhaltrannach.

2. Air son am fior-ghloine : Is naoimh òighean iad, cha n-eil iad air an salachadh le strìopach Bhabilon, ach ghleidh siad iad féin o h-iodhol-aoradh agus 'o a saobh-chràbhadh, agus o a' peacadh agus 'o a h-aingidheachd; agus nam beul cha d'fhuaradh cealg.

Tha creidich air an ainmeachadh agus air an sloinneadh air nèamh : tha buill Chriosd 'nam buill ghlòrmhor. Tha nèamh air a ràdh riu air son dà aobhar.

*Anns a' cheud àite*, A chionn gu'm beil mòran do nèamh annta-san.

*Anns an dara h-àite*, A chionn gu'm beil mòran dhiù-san air neamh.

1. Tha mòran do nèamh ann an creidich, mòran do Dhia, mòran do Chriosd, agus mòran do'n Spiorad : " As a lànsan fhuair sinne uile, agus gràs air son gràis :" (Eoin i. 16.) Glòir Dhé, eolas Dhé, làthaireachd Dhé, gràdh Dhé, naomhachd Dhé, agus aoibhneas Dhé, is iad sin na nithe a tha deanamh nèamh na nèamh. A nis' tha mòran dhiù sin ann an creidich, air an aobhar sin tha nèamh air a ràdh riu. Tha sinn air ar toirt ann an comh-chomunn maille ri ainglibh, agus tha ar comh-chomunn ri ainglibh, ann an tomhas mòr a' seasamh ann a bhi dol air aghaidh maille riu ann an cliùthachadh Dhé ; is e gnìomh nam flaitheas e; tha creidich nam muinntir naomha, agus tha ainmeannan glòrmhor aca :—" Cuibhrionn an Tighearna," (Deut. xxxii. 9.)—" A chuibhrionn taitneach," (Ier. xii. 10.)—" Oighreachd-san," (Isaiah xix. 25)—" Gràdh anm-

a-san," (Ier. xii. 7.)—" Ionmhas Dhé, agus ionmhas sònraichte," (Ecsod. xix. 5.)—" A Ghliòr-san," (Isaiah xlvi: 7.)—" Tigh-glòire Dhé," (Isaiah lx. 7.)—" Crùn-glòire," (Isaiah lxii. 3.)—" Coron-rìoghail," anns an ionad cheudna. " Rìgh-chathair an Tighearna." (Ier. iii. 17.)—" Coinnleirean òir," (Tais. i. 12.)—" Rìghrean," (Tais. v. 10.)—Agus anns a' cheann-teagaisg, goirear nèamh dhiù.

Tha uiread eadar-dhealachaidh eadar eaglais Dé agus daoine eile, sa tha eadar òr agus salachar, no eadar leugan agus gucagan, ann am meas an Tighearn; tha iad do Dhia os-ceann na h-uile sluagh. " Is fearr am firean no a choimhearsnach :" (Gnà. xii. 26.) O! cia luachmhor, cia sona, cia beannaicht' agus cia glòrmhor a tha creidich! Goirear nèamh dhiù.

*Anns an dara h-àite*, Tha nèamh air a gairm do chreidich, a chionn gu'm beil mòran do nèimh annta :—Tha'n smuaintean air nèamh, (Salm. cxxxix. 17. 18.)—Tha'n iarrtais air nèamh, (Salm lxxiii. 25.)—Tha'n aignidhean air nèamh, (Col iii. 2.)—Tha'n dòchais air nèamh, (Thit ii. 13.)—Tha'n caithebheatha acasan air nèamh, (Phil. iii. 20.)—Tha'n cridhe-san air nèamh, (Mat. vi. 20, 21.)—Tha'n déircean air nèamh, (Gniomh x. 4.)—Tha'n ainmeanan air nèamh, (Luc. x. 20.)—

O! tha mòran do chreidich air nèamh, tha'n anmannan air nèamh, an uair a ta'n cuirp ag imeachd air an talamh ; tha iad a' caitheadh am beatha air nèamh, am feadh s'a tha iad air an talamh, " Oir a deiream-sa ribh, gu'm beil an aingil-san air nèamh a' faicinn a ghnàth gnùis m'Athar-sa a ta air nèamh :" (Mat. xviii. 10.) " Agus chomh-thog, agus chomh-shuidhich e sinn ann an ionad-

aibh nèamhaidh ann an Iosa Criosd :" (Ephes. ii. 6.) Tha na naoimh air an cur ann an ionadaibh nèamhaidh, ann an sochairean nèamhaidh ann an còraichean nèamhaidh. Tha naoimh an Tì a's àirde, air an cur air ionadaibh àrda. Is i an eaglais fhior a *Chéile san* a tha àillidh agus sgiamhach, (Dàn. vi. 4, 10.) O ! tha eaglais Chriosd ionmhuinn agus glormhor.

Glòrmhor 'na ceann. Glòrmhor 'na h-ainmean. Glòrmhor 'na tiodhlacaibh agus 'na gràsan. Glòrmhor 'na dreuchdaibh. Glòrmhor 'na sochairean. Glòrmhor 'na buill.

O tha eaglais Chriosd 'na h-eaglais naomha, agus 'na h-eaglais ghlòrmhor. " Chum gu'n cuireadh e 'na làthair féin i 'na h-eaglais ghlòrmhoir, gun smal gun phreasadh, no ni air bith d'an leithidibh sin ; ach a chum gu'm biodh i naomha, agus neo-lochdach ;" (Ephes. v. 27.) " Cha n-eil iad air an salachadh le mnaibh, is òighean iad, agus nam beul cha d'fhuaradh cealg." A nis, " an tì aig am bheil cluasan chum éisdeachd, éisdeadh e." Marc. iv. 9.

Earalaichidh mi sibhse a ta n'ur buill do'n eaglais nèamhaidh so (1.) Gu nithe nèamhaidh iarruidh, air thoiseach agus os-ceann na h-uile nithe eile ; biodh bhur cridheachan air an lionadh le eòlas agus le saibhreas nèamhaidh. (2.) Gabhaibh tlachd ann an nithe nèamhaidh : biodh e na nèamh dhuibh air thalamh, séirbhis a dheanamh do Dhia nèamh. (3.) Stiùraibh bhur n-uile ghnothaichean le bunachar nèamhaidh. (4.) Biodh muinighin naomh agaibh ann an Dia, air son seòlaidh, air son tearmuinn, air son còmhnaidh, air son beannachaidh. (5.) Cumaibh 's an amharc cuspairean nèamhaidh, Dia, Criosd, agus an Spiorad. (6.) Dean-

aibh dichioll air a bhi coltach ri muinntir nèamhaidh; leanaibh iadsan a ta leantainn Chriosd. (7.) Gluaisibh le riaghailt nèamhaidh; gluaisibh a réir lagh nèimh. (8.) Caithibh mòran d'ar beatha air nèamh.

Tha bhur n-Athair air nèamh, tha bhur Ceann air nèamh, tha bhur Fear-pòsda air nèamh, tha bhur Rìgh air nèamh, tha bhur n-ionmhas air nèamh, tha bhur crùn air nèamh, tha bhur tuarasdal air nèamh.

Agus c'àite am bu chòir dhuibh a bhi, ach air nèamh? " Air dhuibh fios a bhi agaibh annaibh féin gu'm beil agaibh air nèamh maoin a's fearr agus a ta maireannach :" (Eabh. x. 34.) " Oir a ta fios againn, na'n sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a' phàilliunn so, gu'm beil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le làmhaibh, siorruidh anns na nèamhaibh." 2 Cor. v. 1.

O! is beannaichte agus is naomh a mhuinntir sin. " Agus tha 'n dream a tha maille ris, air an gairm, agus air an taghadh, agus dìleas :" (Tais. xvii. 14.) O! deanaibh saothair gu bhi coltach riu sin ann am fior-ghlaine agus ann an cràbhadh, ann an naomhachd agus ann an irisleachd, ann am macantas agus am foighidin, ann an tairisneachd agus an ionracas, ann an spioradalachd agus anns na h-uile dhiadhachd.

*Anns an treas àite,* Leanaibh an t-Uan a mach á Babilon " Agus ghlaodh iad le guth mòr, ag radh, Cia fhad a bhitheas, O Thighearna naoimh' agus fhìrinnich, gus an dean thu breitheanas, agus an diol thu ar fuil-ne orra-san a ta 'nan còmhnaidh air an talamh? (Tais. vi. 10.) " Agus thàinig aingeal eile mach as an teampull, a' glaodhaich le guth

àrd ris an tì a bha 'na shuidhe air an neul, Sàth a steach do chorran, agus buain: oir thàinig àm dhut buain; oir tha foghara na talmhuinn abaich. Agus shàth an tì a bha 'na shuidhe air an neul, a chorran 'san talamh; agus bhuaineadh an talamh. Agus thàinig aingeal eile mach as an teampull a ta air nèamh, agus corran geur aige-san mar an ceudna." (Tais. xiv. 15—17.) Bithidh strìopach Bhabilon air a sgrios le léir-sgrios dùbailte. Tuitidh a ballachan sìos, balla a' cumhachd, balla a' h-uachdranachd siobhalta, balla a saobh-chreidimh, balla a teachd-an-tir. Agus sin air son nan aobhar so.

(1.) Do-bhrìgh gu'm beil diadhachd thruaillte aice, agus sin araon ann an teagasg agus an aoradh. "Thuit, thuit Babilon, a' chathair mhòr sin, do-bhrigh gu'n tug i air gach uile chinneach òl do dh' fhion féirge a strìopachais." Tais. xiv. 8. caib. xviii. 3.

(2.) Do-bhrìgh gu'n do phuinnseanaich i rìghrean na talmhuinn. Bi strìopach Bhabilon an t-inneal truaillidh mòr air rìghrean. "Agus chunnaic mi teachd a mach á beul an dràgoin, agus á beul an fhiadh-bheathaich, agus á beul an fhàidh-bhréige, trì spioradan neo-ghlana, coltach ri losguinn. Oir is iad sin spioradan dheamhan, a' deanamh chomharan, a tha dol a mach chum rìghrean na talmhuinn, agus an domhain uile, gu'n cruinneachadh chum catha là mhòir sin an Dé Uile-chumhachdaich:" Tais. xvi. 13, 14. agus caib. xx. 8, 9.

(3.) Air son a h-an-iochd. "Agus fhuaradh innte fuil fhàidhean, agus naomh, agus nan uile dhaoine a mhàrbhadh air an talamh," (caib. xviii.

24.) "Agus chunnaic mi a' bhean air mhisg le fuil nan naomh, agus le fuil fhianaisean Iosa: agus an uair a chunnaic mi i, ghabh mi iongantas le h-iongantas mòr:" caib. xii. 6.

(4.) Do-bhrìgh gu'm beil a milleadh agus a sgrios air fhoillseachadh agus air a ghlaodhach thar an t-saoghail. "Agus ghlaodh e gu laidir le guth mòr, ag ràdh, Thuit, thuit Babilon mhòr, agus rinneadh i 'na h-àite còmhnaidh dheamhan, 'na prìosan do gach spiorad neoghlan, na h-ionad cumail do gach eun' neo-ghlan agus fuathmhòr:" caib. xviii. 2. agus xiv. 8.

(5.) Is e so an rùn mòr a tha aig Criosd ann an laithibh deireannach an t-saoghail, an t-ana-criosd a sgrios: "Agus bheir an t-Uan buaidh orra: oir is esan Tighearna nan tighearna, agus Rìgh nan rìgh;" (caib. xvii. 14.) "Agus bha a shùilean mar lasair theine, agus air a cheann bha mòran chrùn: Agus bha e air a sgeadachadh le trusgan tumta am fuil: agus is e'n t'ainm a ghoirear dheth, Facal Dé: Agus as a bheul tha claidheamh geur a' dol a mach, chum gu'm buaileadh e na cinnich leis." caib. xix. 12—15.

(6.) Do-bhrìgh gu'n do mhaslaich agus gu'n d'rinn e buaidh-chaithream gu mòr thar sluagh an Tighearna, 'nan truaighibh agus 'nan teanndachd-aibh: "Agus ni luchd-àiteachaidh na talmhuinn gàirdeachas os an ceann, agus bithidh iad subhach, agus cuiridh iad tiodhlacan dh'ionnsaidh a chéile:" Tais. xi. 10.

(7.) A thaobh do na h-uile nàimhdean a bha riamh aig an-eaglais, is e so an nàmhaid is an-iochd-mhoire; is e'n ceathramh beathach a's measa no aon do na beathaichean a bha roimhe. "Agus

feuch, ceathramh beathach ; eagalach agus uabhasach, agus ro-laidir ; agus bha fiaclan mòra iarrainn aige ; shluig e suas agus bhris e ann am bloighdibh, agus shaltair e 'm fuighleach le' chasaibh, agus bha e ea-coltach ris na h-uile bheathaichean a bha roimhe ;" Dan. vii. 7. Tais. xiii. 11—18.

(8.) Is e dùil nan naomh uile, gu'm beil Babilon ri bhi air a sgrios, agus air a tilgeadh sa'n fhairge coltach ri cloich-mhuilinn ; (caib. xviii. 21.) A nise gu'n tug Dia d'a phobull a bhi 'g amharc air son a leithid so do bhreitheanas Babilon, cha mheallair iad air chor sam bith ; théid so a cho-lionadh.

(9.) Gheall Dia gu'n sgriosadh e'n strìopach sgàrlaid do-bhrìgh gu'n do sgrios ise a' naoimh-san agus tha ath-dhiol ri bhi air a thoirt dh'i mar a dhiol ise do dhream eile.

(10.) Bithidh strìopach Bhabiloin air a sgrios, a chionn gu'n do chuir i h-earbsa ann an gàirdean feòla, agus gu'n d'rinn i uaill 'na neart agus 'na saoibhreas. " A mheud as a ghlòraich si i féin, agus a chaith i a beatha gu sòghail, cho mòr as sin thugaibh dh'i do pheanas agus do bhròn : oir thuirt i 'na cridhe féin, Tha mi a'm' shuidhe a'm 'bhan-rìgh, agus cha bhantrach mi, agus cha'n fhaic mi bròn : Uime sin thig a plàighean." (caib. xviii. 7, 8.) A nis, a mhuinntir ionmhuinn, thugaibh so fainear, agus smuainichibh air a so, agus gleidhibh sibh-féin o Bhabilon, chum nach bi sibh a' comhpàirteachadh d'a peacaibh, agus nach faigh sibh cuid d'a plàighibh. O pheacacha bochda ! ma tha gràdh sam bith agaibh do bhur n-anmannan, ma tha déigh sam bith agaibh a bhi air bhur sàbhaladh, leanaibh an t-Uan, chum's gu'm bi sibh air bhur sàbhaladh leis Tha e treòrachadh anmannan bochda o dhòrchadas gu solus.—

o bhàs gu beatha.—o dhroch-bheus gu deagh bheus,—o bhochdainn gu pailteas,—o bhròn gu aoibhneas,—o thruaighe gu glòir,—o Shàtan gu Dia,—o rìoghachd thalmhaidh gu rìoghachd nèamhaidh. "Thigibh a dhaoine beannaichte m'Atharsa sealbhaichibh mar òighreachd an rìoghachd a ta air a deasachadh dhuibh." Mat. xxv. 34.

O! an rìoghachd chum am beil Criosd a' treòrachadh anmannan bochda—is rìoghachd shaibhir i—rìoghachd shiothchainteach—rìoghachd fhìreanta—rìoghachd bheannaichte—rìoghachd ghlòrmhor—rìoghachd mhiann-shàsaichte—rìoghachd choitcheann—rìoghachd bhith-bhuan.

O! leanaibh an t-Uan, leanaibh an t-Uan, chum gu'm bi sibh air bhur glòrachadh gu siorruidh maille ris an Uan, agus leis an Uan.

A' CHRÌOCH.

NEILL & CO., Printers, Edinburgh.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Haughton's "A Saviour for You," ... ... | 0 | 2 |
| History of Animals named in the Bible, ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap. 8vo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Ditto. ditto. *cheap edition, sewed*, | 1 | 6 |
| James' Anxious Enquirer, 12mo, *sewed*, ... | 1 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, *cloth*, | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... | 0 | 4 |
| Lessons in Gaelic, crown 8vo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Logan's The Scottish Gael, or Celtic Manners of the Highlanders, 2 vols, ... ... ... | 28 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic Grammar, 12mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic or Universal Church, ... | 0 | 6 |
| Maccoll's Mountain Minstrel, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Macdonald's (Mac Mhaistir Alistir) Gaelic Songs, | 2 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, *cloth*, | 2 | 6 |
| ... Waters of Jordan, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |
| M'Gregor's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth*, | 0 | 8 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, with an English Translation of "Coire Cheathaich" and "Ben Dorain," 18mo, ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English), ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, royal 8vo, | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Macleod, Rev. Dr, Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed*, 1s. for | 0 | 6 |
| Macleod, Rev. Norman, Caraid nan Gaidheal, 8vo, *cloth*, ... ... ... ... ... | 16 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English), fcap. 8vo, *cloth*, | 2 | 6 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |
| Macneill's Neniae, and other Poems, *cloth*, ... | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Macpherson's "Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published, cloth,* ... | 2 | 0 |
| Menzies' Collection of Gaelic Songs, 8vo, *cloth,* ... | 6 | 0 |
| Mountain Songster, Collection of Original and Selected Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 6 |
| Munro's Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, | 2 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Ossian's Poems, revised by Dr M'Lauchlan, *cloth,* | 3 | 0 |
| Ossian and the Clyde: Fingal in Ireland, Oscar in Iceland, by Dr H. Waddell, ... ... | 12 | 6 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed,* | 0 | 6 |
| Philipps' Seven Common Faults, translated by Rev. H. Maccoll, 12mo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Prayers and Admonitions (series of six, large type), in packets of 2 dozen, *sorted,* ... | 0 | 6 |
| Psalm Book (General Assembly's Version), large type, 18mo, *bound, gilt edges,* .. ... | 2 | 6 |
| Do. do., 18mo, *cloth,* ... ... | 1 | 0 |
| Do. Smith's or Ross's, large type, 18mo, *bd.* | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth,* ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed,* ... ... | 0 | 3 |
| Sixteen Short Sermons, 12mo, *sewed,* ... ... | 0 | 2 |
| Skene's Celtic Scotland; a History of Ancient Alban, Vols. I. and II., each ... ... | 15 | 0 |
| Smith's (Dr) Sean Dana, with English Translation and Notes, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Stewart's Elements of Gaelic Grammar, New Edition, crown 8vo, *cloth,* ... ... ... | 3 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed,* ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, *sewed,* | 0 | 2 |

---

| | s. | d. |
|---|---|---|
| New Testament for Schools, 12mo, *bound,* ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes, 12mo, *bound,* ... ... | 0 | 6 |
| Proverbs of Solomon, 8vo, *sewed,* ... ... | 0 | 2 |

---

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

---

*64 South Bridge, Edinburgh.*

